O Rachaibh a ſteach 'n a gheatuibh le breith-bhuidheachais, agus 'n a chuirtibh le cliu: bithibh taingeil dha, agus molaibh ainm.

Oir tha 'n Tighearna gràſmhor, tha thròcair mairtheanach, agus fhìrin buan o ghinealach gu ghinealach.

Gloir do 'n Athair, agus do 'n Mhac, agus do 'n Spiorad naomh;

Mar bha ann tùs, ata nis, agus a bhitheas, gu brath: Saoghal gun chrich.

¶ Ann ſinn ſeinnir na theircar Creud nam Abſdol leis a Mhiniſteir, agus leis an t' ſluagh na'n ſeaſamh. Ach ni h-ann air na laethibh air an d' orduicheadh Creud N. *Atnanaſius* do leughadh.

CReidim ann Dia ant Athair uile chumhachdach, Cruithfhear neimh agus talmhain: Agus ann Joſa Crioſd aon Mhac ſan ar Tighearna; Neach a ghabhadh leis an Spiorad Naomha, A rugadh leis an Oigh Muire; A dh' fhuiling fo Phonſius Pilat, Do cheuſa, do fhuair bàs, do adhlaiceadh. Chaidh è ſios do dh' Ifrionn; Air an treas la Dh' eirich è rìs o na mairbh, Chaidh è ſuas air neimh, agus ata ſè na ſhuidhe air deas laimh Dhe, 'n Athair uile chumhachdaich; a' ſin thig e thoirt breith air bheothaibh agus air mharbhaibh.

Creidim ann ſan Spiorad Naomh: an Eaglais Naomh choitchinn; Co-chomunn nan Naomh; Maitheanas na 'm peacanna; Aiſeirigh na colla. Agus a bheatha mhairtheanach. Amen.

¶ Agns ān deigh ſin, na 'n urnuighean ſo a leanas, air bhi do 'n t ſluagh uile gu crabhach oir an gluinibh, a Miniſteir, air thus aig radh le guth ard.

Gu'n raibh an Tighearna maille ribh.

*Freag.* Agus maille re do Spioradſa.

*Mi.* ¶ Deanamaid urnuigh.

*A* Thighearna dean tròcair òirn.

A *Chrioſd dean trocair oirn.*

*A* Thighearna dean tròcair òirn.

¶ An ſin their a' Miniſteir, an cleirich agus an ſluagh urnuigh an Tighearna le guth ard.

AR n Athair ata air Neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd. Deannar do thoil air an talamh mar a dheantair air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar 'n aran lathail. agus maith dhuinn ar ciontaidh, mar a mhaitheas ſinne dhoibhſin a chiontuicheas n ar n-aghaidh. Agus na leig am buaireadh ſinn, ach ſaor ſinn o olc. Amen.

¶ An sin their a Ministeir 'n a Sheasamh.

O Thighearna, taisbean dhuinn do thròcair.
*F.* Agus deonuich dhuinn do shlainte.
*M.* O Thighearna sabhail an Riogh.
*F.* Aguseisd ruinne gu trocaireach, a nuair a ghairmeas sinn ort
*M.* Sgeudaich do Mhinisteirin le sireantachd.
*F.* Agus dean do shluagh taoghta fein aoibhneach.
*M.* O Thighearna, sàbhail do shluagh.
*F.* Agus beannuich t oighreachd fein.
*M.* Thoir siochaidh r' ar lin-ne, O Thighearna.
*F.* Do bhrì nach 'eil neach air beith eile ata cogadh air ar son, ach thus amhain, O Dhe.
*M.* O Dhe, glan ar cridheachan an taobh a stigh dhinn.
*F.* Agus na tabhair uainn do Spioradh naomha.

¶ An sin leanuidh tri gear-urnuigh: A cheud aon a bhuineas don la 'Si sin, an aon cheadna tha air a h orduchadh aig a chomanach; an dara aon air son sith; an treas aon air son grais gu beatha chaithe gu maith. Agus cha chaochlar a chaoidh an da urnuigh dheirionnach, ach theirear iad gach la, aig urnuigh na maidne, re na bliadhna gu hiomlan; mar a leanas; air bhi do'n t sluagh uile air an glunibh.

¶ An dara gear Urnuigh aig iarruidh Sith.

O DHE, ata a 't ughdar sioth-chaimh, agu leis an gradhach rèite, ann an eolas ortsa ata ar beatha shiorruidh a' cosheasamh, agus do sheirbheis na saorsa iomlan; Dion sinne do Sheirbheisich iriosal o uile ionsuidh ar naimhdin, chum oirne aig am bheil dochas daingean ann do thearmann, nach biodh eagal a'neart eascairde air bith, tre cumhach Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

¶ An treas Urnuigh aig iarruidh grais.

O THIGHEARNA ar n Ahair neamhuidh, a Dhe shiorruidh agus uile chumhachdaich, a thug sinn gu tearuinte gu toiseach an la 'n diu; dion sinn air an la so le d' mhor chumhachd; agus deonuich nach tuit sinn an peaca air bith air an la n diu, agus nach ruith sinn ann gne air bith do chunnart, ach gu'm bi ar uile dheanadas air an orducha' le d' stiuradh fein, chum 's gu'n dheanamaid do gna a ni sin ata firineach ann a d' shealla, tre Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

¶ Ann Coraidibh agus ann àitibh an deanair feinn, ann so a leanas an laoidh mholaidh.

¶ An sin leughar na cuig urnuighean so a leanas, ach amhain an tam a leughar an achanaich agus ann sinn lèughar an da urnuigh dheirionach amhain, mar ata iad ann sin air an cur sios.

¶ Urnuigh air fon morachd an Righ.

O THIGHEARNA ar n Athair neamhuidh, ard agus chumhachdach, Righ nan Righreadh, agus Tighearna nan Tighearna, aon fhear-riaghluidh na 'm prionfuidhe, a chi o d' righchathair uile luchd aitecha' 'n talmhuin; guidheamaid ort gu ro-dhùrachdach, gu'n fealladh tu ann do ghean maith air ar n ard uachdaran ro ghrafail Riogh DEORSA, agus lion è le gras do Spioraid naomh, chum gu'n aom è do ghna dh' ionfuidh do thoil, agus gu'n gluais è ann do fhlighe: Builich air gu pailt tiolaca neamhuidh, tabhair dha faoghal fada ann flainte agus ann faibhreas, neartuich e chum 's gu ceanfuich agus gu'n tabhair e buaidh air a' naimhuidh uile; agus fa dheoidh an deigh na beatha fo, deonuich dha feilbh air folas agus fonnas fiorruidh, tre Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

¶ Urnuigh air fon an teaghlaich rioghail.

A DHE uile chumhachdaich, tobar nan uile mhaitheas, tha fin gu h iriofal a' guidhe, ort gu'm beannuiche tu ar banrigh ghrafail SHARLOT, an t-ard uafal rioghail DEORSA, Prionfa Uals, agus an teaghlach rioghail gu hiomlan: Lion iad le d' Spioraid naomh; dean faibhir iad le d' ghras neamhuidh; foirbhich iad leis gach uile fhonnas; agus tabhair iad a chum do rioghachd fhiorruidh, tre Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

¶ Urnugh air fon na cleire agus a phobul.

A DHE uile chumhachdaich agus fhiorruidh, ata amhain a deanamh miorbhuile mora; cuir a nuais Spiorad flainteil do ghrafa air ar n Eafbuigean agus Mhinifteirin, agus air gach uile cho-thionnal ata fo'n cùram; agus doirt orra driuchd bhichionta do bhennachd, chum gn'n toillich iad thu gu ceart. Deonuich fo, O Thighearna, chum onair air ar Fear-tagraidh agus arn Eidir mheadhon-fhear Jofa Criofd. Amen.

¶ Urnuigh le Naoimh Chrifoftom.

A DHE uile chumhachdaich, a thug gras dhuinn air ân am fo ar n achanaich choitcheann a dheanamh riutfa le aon intinn, agus ata gealltuin, an tra chruinnicheas dithis no triuir ann a cheile ann a d' ainm, gu 'n deonuicheadh tu an guidhe; coi'lion anois O Thighearna, mianna agus iartuis do fheirbheifeach, mar is ro iomchuidh dhoibh; á tabhairt dhuinn ann fan t-faoghal fo eolas air t-fhirinn, agus ann fa 'n t-faoghal ata re

 teachd

teachd a bheatha mhairtheanach. Amen.

2 *Cor.* xiii, 14.

GRàs ar Tighearna Josa Criosd, agus Grádh Dhe, agus cochomunn an Spioraid Naoimh, gu raibh maille ruinn uile gu Siorruidh. Amen.

*Ann so chriochnuicheas Ordugh Urnuigh na Mhaidne feadh na bliadhna.*

ORDUGH

# ORDUGH

# *NA H-URNUIGH FHEASCAIR*

## GACH LA S A' BHLIADHNA.

¶ Aig toiseach na h-Urnuigh Fheascair, leughaidh a' Ministeir le h-ard ghuth aon, no tuille, do na h-earruinibh so, do na sgriobtuiribh a leanas: Agus an sin their è an ni sin ata sgribhte an deigh na n-earruinean ceudna.

A 'NUAIR a philleas an duine aingidh air ais o' n aingeach a rinn è, agus a ni è an nì sin tha * dligheach agus ceart, Sabhailidh se anam beo. Esec. xviii. 27.

Tha mi 'g aidèacha mo † lochdaibh, agus tha mo pheaca do 'ghna fa 'm chomhair. Sal. li. 3.

Faluich do ghnuis o'm' pheacannaibh, agus duth amach m' uil aingeachd. Sal. li. 9.

'S iad iobairtean Dhe spiorad brist: an cridhe brist, agus brùite, O Dhe, cha déan ù di-mheas air. Rann. 17.

Reubaidh 'ur cridhe, agus ni h-iàd bhur n-eudaichin, agus pillibh a dh-ionnsuidh an Tighearna bhur Dia; oir tha è ‡ iochdmhor agus trocaireach, mall a chum feirge, agus § lan do chaomhalachd, agus gabhuidh è aithreacheas o 'n olc. Joel. ii. 13.

Do 'n Tighearna ar Dia-ne buinibh trocairean agus maithenais, ge do rinn sinne ceannairc 'na aghaibh: ni mo thug sinn umhlachd do ghuth an Tighearna ar Dia, chum siubhal 'na reachdaibh a chuir è romhainn. Dan. ix. 9. 10.

O

* laghail. † chiantaibh. ‡ gràsmhail. § palt ann caoimhneas.

O Thighearna, smachduich mi, ach le breitheanas; ni h-ann a' d'chorruich, an t-eagal gu'n dean û neimh-ni dhiom. Jer. x. 24. Sal. vi. 1.

Deanuibh aithreachas; oir ata rioghachd neamh am fogus. Mhat. iii. 2.

Eiridh mi, agus theid mi dhionsuidh m' athar, agus their mi ris, Athair, pheacaidh mi 'n aghaidh Neamh, agus a' d lathair se, agus cha'n fhiu mi tuilleadh gu'n goirte do mhac dhiom. Lu. xv 18. 19.

Na tòisich am breitheanas ri d' sheirbheiseach, O Thighearna; oir ann a d' fhianuis cha bhi duine beo air fhireanacha'. Sal. cxliii. 2.

Ma their sinn nach 'eil peacadh annainn, tha sin 'g ar mealladh fein, agus ni bheil an fhìrinn annain. Ach ma dh-aidicheas sinn ar peacaidh, tha eisin fireanach, agus ceart a chum ar peacaidh a mhathadh dhuinn, agus ar glanadh o gach uile neo-fhireantachd. 1 John, i. 8, 9.

A Bhraithrean ro ionmhuin, tha 'n scriobtuir ann iomad àite 'g ar brosnuchadh chum lionmhoireachd, ar peacaidh agus ar n'aingeachdh aithneachadh agus aidmheil, agus nach bu chòir dhuinn a bhi gabhail an leisgeil no ga 'm folach ann lathair Dhe uile chumhachdaich ar n-Athair neamhuidh, ach an aideachadh le cridhe umhal, iriosal, aithreachail agus uramach, chum gu 'm faighe amaid mhaitheanas ann' ta trid a mhòr mhaitheas agus a thròcair neo-chrìchnuighte. Agus ge bu chòir dhuinn air gach uile am ar peacaidh aideacha' gu h-iriosal am fianuis De, gidheadh is còir dhuinn gu ro araidh sin a dheanamh a nuair a chruinnicheas agus a thig sinn an ceann a chèile, chum buidheachas a thabhairt air son nan Sochairean mòra a ghabh sin o a laimh, a chliu ro luachmhor a chur an cèill, fhocal ro naomh aisdeachd, agus a dhiarruidh nan nithe sin ata § iomchuidh agus feumail, air son a chuirp co maith 's airson an anama. Uime sin guidhim agus cuirim a dh' achanaich oirbh, a mheid 's ata 'n so lathair, gu 'n rachadh sibh maille rium-sa le cridhe fior--ghlan, agus le guth iriosal, gu righ-chathair a ghrais neamhuidh, ag radh am deigh-se.

§ Aidmheil gnathuichte, a labhras an comhthional gu h-iomhlan, an deigh a Mhinisteir, air bhi dhoibh uile air an gluinibh.

ATHAIR, uile chumhachdaich agus ro throcairach, chaidh sinn a' mearachd agus air seacharan o d' shlighibh mar chaoirich chaillte. Lean sinn gu ro mhor innleachdan agus rograidh ar cridheacha fein. Chiontuich sinn an aghaidh do reachda'

§ riatanach.

teachda' naomha. Dh-fhag finn gun deanamh na nithe fin bu chòir dhuinn a dheanamh, agus rinn finn na nithe fin nach bu choir dhuinn a dheanamh, agus cha 'n 'eil Slainte annain.— Ach thusa O Thighearna, dean trocair oirn, ciontaich thruagh. Caomhain iadsan, ODhe, a dh-aidicheas an ciontaidh, tabhair air an ais iadsan a ni aithreachas; A rier do ghealianna a dh-fhoillsicheadh do 'n chinea-daoine ann Josa Criosd ar Tighearna.— Agus deonuich, O Athair a 's mo tròcair, air a sga-san, gu 'm bi finn an deigh so aig caitheamh ar beatha gu diadhaidh, gu fireanach, agus gu measura, Chum gloir t'ainm naomha. A-men.

¶ Am Fuasgladh, no a maitheannas pheacanna a their àn Sagart amhain na sheasamh: air bhi do 'n phobul fathast air an gluinibh.

DIA uile chumhachdaich, Athair ar Tighearn' Josa Criosd, le nach mian bas pheacaich, ach leis am b'fhearr è philleadh o aingeachd, agus a bhi beo; agus a thug cumhachd agus aithne d'a mhinisteribh fuas-gladh agus maitheanas peacaich fhoillseachadh agus a chuir an cèill d'a phobul air dhoibh aithreachas a dheanamh; Bheir è maitheanas agus fuasgladh dhoibh fin uile a ni fior aithreachas agus gun cheilg a chreideas a shoisgeul naomh. Uime, fin guidhemid air gu'n deonuicheadh è dhuinn fior aithreachas, agus a Spiorad naomha, chum gu'm biodh na nithe ata finn à deanamh air an àm so taitneach leas, agus gu'm bi a chuid eile d' ar beatha an deigh so fior-ghlan agus naomh, chum as fadheoidh gu'n d'thig finn g'a ghairdeachas fiorruidh trid Josa Criosd ar Tighearna.

¶ Freagraidh ann pobul an so, agus aig crich gach urnuigh eile. Amen.
¶ An fin fleachdaigh a Ministeir, agus their è urnuigh 'n Tighearna le guth àrd; air bhi do'n phobul mar an ceudna air an gluinibh, agus aig radh urnuigh 'n Tighearna mar aon ris, araon ann so, agus an sgach ait' eile do'n t-seirbhis dhiadhaidh ann san gnathuichear i.

AR n-Athair ata air neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd. Deanar do thoil air an talamh mar a dheantar air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar n-aran lathail. Agus maith duinne ar ciontaidh, mar a mhaitheas fin, dhiobhsin a chiontuicheas n-ar n-aghaidh. Agus na leig am buaireadh finn, ach saor finn o olc; oir is leat-sa an rioghachd, agus a chumhachd, agus a ghlòir, gu fiorruidh, agus gu fiorruidh. A-men.

¶ An fin mar an ceudna their e.

O Thighearna, fosgail thusa ar bilean.

*Freag.* Agus taisbeinidh ar beul do chliu.

*Min.*

*Min.* O Dhe dean deifir d' ar faoradh.

*Freag.* O Thighearna, dean cabhag d'ar comhnadh.

¶ Ann fo air bhi dhoibh uile 'nan feafamh fuas, their an Sagart.

Gloir do'n Athair, agus do'n Mhac; agus do'n Spiorad naomh.

*Freag.* Mar bha air thus, ata a nis, agus a bhitheas gu fiorruidh Saoghal gun chrìch. Amen.

*Min.* Molaibh an Tighearna.

*Freag.* Biodh ainm an Tighearna air a mholadh.

¶ An fin a deirear, no feinnir no Sailm an deigh a cheile mar ata iad air an orducha'. An fin leafan do'n t fean tiomna mar ata orduichte. Agus an deigh fin *Magnificat*, (no laoidh na h oigh bheannuichte Muire) ann Gælic, mar a leannas.

## *Magnificat.* N. *Luc.* i, 46.

ATA m' anam ag àrd-mholadh an Tighearna; Agus rinn mo Spiorad gairdeachas ann Dia mo fhlanuifhear.

Do bhrì gu 'n d' amhairc fe; air ftaid iofail a bhan-oglaich.

Oir feuch, o fo fuas goiridh gach linn beannuichte dhiom.

Oir do rinn an Ti ata chumhachdach nithe mora dhamh-fa; agus is naomha ainm.

Agus ata a thròcair o linn gu linn; do 'n droing d' an eagal è.

Nochd fe neart le ghairdin; Scap è na h uaibhrich ann fmuaintibh an croidhe fein.

Chur ê fios na daoine cumhachdach as an cathair; Agus dh' arduich's na daoin' umhla agus macanta.

Lion è 'n droing a bha ocrach le nithibh maith; agus chuir fe uaithe na daoine faibhir, folamh.

Rinn fé comhnadh re Ifrael a fhearbhanta fein, an cuimhneachadh air a throcair; Mar a gheall fé d' ar n-aithreachaibh, do dh' Abraham agus d' a Shliochd gu brath.

Gloir do'n Athair, agus do'n Mhac; agus do'n Spiorad Naomh:

Mar bha 'n tùs, ata a nis, a bhitheas gu brath Saoghal gu'n chrich. Amen.

¶ No an Salm fo, mur tachair e air a' naoithcamh-la deng do 'n mhiof, 'nuair a leughar e ann ordugh cumanta nan Salm.

## *Cantate Domino.* Salm xcviii.

O Seinnibh do'n Tighearna òran nuadh; oir rinn è nithe iongantach.

Le a laimh dheis fein, agus le ghairdin naomh, thug è buaigh amach dha fein.

Do

Do dh-fhoillfich an Tighearn' a fhlainte; thaifbein è fhìrinteachd gu foilleir am fiadhnais nan geintileach.

Chuimhnich fè a thròcair agus fhìrinn do thigh Ifrael: agus chunnaic criochan an t-faoghail uile Slainte ar Dia-ne.

Taifbeinibh fibh fein luath- ghaireach do 'n Tighearn, a thalamhuile; Seinnibh, deanaibh gairdeachas, agus thugaibh buidheachas.

Molaibh an Tighearn' air a chlàrfaich; feinnibh do 'n chlarfaich le Salm buidheachais.

Le trompaidibh mar an cèudna, agus le cornaidibh: O taifbeinibh fibh fein luath-ghaireach an làthair an Tighearna an Righ

Deanabh an fhairge fuaim, agus gach nì 'ta innte; an cruinne cuairt, agus iadfan a chomhnuicheas ann.

Buaileabh na tuilte am bafa re cheile, agus deanabh na beantan luath-ghàir am fia'nuis an Tighearna: oir tha è teachd thoirt breith air an talamh.

Le fìreantachd bheir e breith air an t faoghal; agus air a phoball le h-ionracas.

Gloir do 'n Athair, agus do 'n Mhac, agus do'n Spiorad Naomh;

Mar bha air tùs, ata anois, agus bhitheas gu brath; Saoghal gun chrich. Amen.

¶ An fin leafean do 'n Tiomna nuadh, mar ata e orduichte: Agus an deigh fin *Nunc Demittis* (no Laoidh Shimeoin) an Gaelic, mar a leanna.

*Nunc Dimittis.* N. Luc. ii. 29.

ANois, a Thighearna, ata thu leigeadh do d' fhearbhanta fiubhal ann Sith, a reir t-fhocail.

Oir chunnaic mo fhuile; do fhlainte.

A dh' ull' uich thu roimh ghnuis nan uile phobull;

Gu bhi na fholus a fhoillfeachadh nan Geintileach; agus na Ghloir do d' phobull fein Ifrael.

Gloir do 'n Athair, agus do 'n Mhac; agus do 'n Spiorad Naomh;

Mar bha air tùs, ata anois, agus bithidh gu brath; Saoghal gun chrich. Amen.

¶ No an Salm fo, mar tachair e air dara-le-deug do 'n *Mhios.*

*Deus Mifereatur.* Sal. lxvii.

GU rabh Dia tròcaireach dhuinn agus gu 'n beannuicheadh è finn; agus gu 'n taifbeineadh è dhuinn Solus a ghnuis, agus gu'n deanadh è tròcair oirn.

Chum gu'm bi do ſhlighe aithnichte air an talamh: do ſhlainte ſhòlaſach a meaſg nan uile chinneach.

Molabh an pobull thù, O Dhe ; moladh an pobull uile thù.

O Deanabh na cinnich gairdeachus agus bi'd aoibhneach: oir bheir thu breith air an t ſluagh gu ceart, agus riaghlaidh tu na cinnich air an talamh.

Moladh an pobull thu, O Dhe ; moladh an pobull uile thu.

An ſin bheir an talamh amach a' toradh ; agus bheir Dia, eadhoin ar Dia-ne, dhuinn a beannucha'.

Beannuichidh Dia ſinn ; agus bithidh eagal ſan air criochaibh an t'ſaoghal uile.

Gloir do 'n Athair, agus do 'n Mhac, agus do 'n Spiorad naomh ;

Mar bha ann tùs, ata nis, agus a bhitheas, gu brath : Saoghal gun chrich.

¶ Ann ſinn deirar no ſeinnir Creud nan Abſdail, leis a Mhiniſteir, agus leis an t' ſluagh, nan ſeaſamh.

CReidim ann Dia an tAthair uile chumhachdach, Cruithfhear neimh agus talmhain : Agus ann Joſa Crioſd aon Mhac ſan ar Tighearna ; Neach a ghabhadh leis an Spiorad Naomha, A rugadh leis an Oigh Muire ; A dh' fhuiling fo Phonſius Pilat, Do cheuſa, do fhuair bàs, do adhlaiceadh. Chaidh è ſios do dh Ifrionn ; Air an treas la Dh' eirich è rìs o na mairbh, Chaidh è ſuas air neimh, agus ata ſè na ſhuidhe air deas laimh Dhe, 'n Athair uile chumhachdaich; a' ſin thig e thoirt breith air bheothaibh agus air mharbhaibh.

Creidim ann ſan Spiorad Naomh : an Eaglais Naomh choitchinn ; Co-chomunn nan Naomh ; Maitheanas na 'm peacanna ; Aiſeirigh na colla. Agus a bheatha mhairtheanach. Amen.

¶ Agns an deigh ſin, na h urnuighean ſo a leanas, air bhi do 'n t ſluagh uile gu crabhach air an gluinibh, a Miniſteir, air thus aig radh le guth ard.

Gu'n raibh an Tighearna maille ribh.

*Freag.* Agus maille re do Spioradſa.

*Mi.* ¶ Deanamaid urnuigh.

*A* Thighearna dean tròcair òirn.

A *Chrioſd dean trocair oirn.*

*A* Thighearna dean tròcair òirn.

¶ An ſin their a' Miniſteir, an cleirich agus an ſluagh urnuigh an Tighearna le guth ard.

AR n Athair ata air Neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd. Deannar do thoil air an talamh mar

a

a dheantair air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar 'n aran lathail. agus maith dhuinn ar ciontaidh, mar a mhaitheas finne dhoibhfin a chiontuicheas n ar n-aghaidh. Agus na leig am buaireadh finn, ach faor finn o olc. Amen.

¶ An fin, air bhi do 'n Mhinifteir na Sheafamh, a deir fe.

O Thighearna, taifbean dhuinn do thròcair.

*F.* Agus deonuich dhuinn do fhlainte.

*M.* O Thighearna fabhail an Riogh.

*F.* Agus eifd ruinne gu trocaireach, a nuair a ghairmeas finn ort

*M.* Sgeudaich do Mhinifteirin le fìreantachd.

*F.* Agus dean do fhluagh taghta fein aoibhneach.

*M.* O Thighearna, fàbhail do fhluagh.

*F.* Agus beannuich t oighreachd fein.

*M.* Thoir fiochaidh r' ar lin-ne, O Thighearna.

*F.* Do bhrì nach 'eil neach air beith eile ata cogadh air ar fon, ach thus amhain, O Dhè.

*M.* O Dhe, dean ar cridheachan glan an taobh a ftigh dhinn.

*F.* Agus na tabhair uainn do Spiorad naomha.

¶ An fin leanuidh tri Urnuighean. A cheud Urnuigh an la fein; an dara Urnuigh air fon fith; an treas urnuigh air fon comhna' ann aghaidh gach cunnart, mar a leanas an deigh fo; theirear an da urnuigh dheireanach gach la aig an urnuigh fheafcair gun atharachadh.

¶ An dara urnuigh aig an urnuigh fheafcair.

O DHE, o'm bheil gach togradh-naomh gach deagh chomhairle, agus gach obair cheart aig ftrutha; tabhair do d' fheirbheifich an t fiothchaidh fin nach urrain an faoghal a thoirt feachad, chum 's gu 'm bi ar cridheachan air an fuidheacha gu umhlachd thoirt do d' aitheantan, agus mar an ceudna air bhi dhuinn air ar dion leatfa o' eagal ar naimhdin, gu 'n caitheamaid ar n-aimfir ann fois agus ann fuaimhneas, tre thoiltinis Iofa Criofd ar Slanui' fhear. Amen.

§ An treas urnuigh air fon comhnadh an aghaidh gach cunnart.

O THIGHEARNA, guidheamaid ort, foillfich ar dorachadas, agus le d' mhòr-thròcair dion finn o gach uile ghabha agus cunnartan na h oidhche fo, tre ghràdh t-aon ghinn Mhic ar Slanui' fhear Iofa Criofd. Amen.

¶ Ann Coraidibh agus ann ionnadaibh an deanair feinn, ann fo a leanas an laoidh mholaidh.

¶ Urnuigh air fon morachd an Righ.

O THIGHEARNA ar nAthair neamhuidh, ard agus chumhachdach, Righ nan Righreadh, agus Tighearna nan Tighearna, aon fhear-riaghluidh na 'm prionfuidhe, a chi o d' righchathair uile luchd aitecha' 'n talmhuin; guidheamaid ort gu ro-dhùrachdach, gu'n fealladh tu ann do ghean maith air ar n ard uachdaran ro ghrafail Riogh DEORSA, agus lion è le gras do Spioraid naomh, chum gu'n aom è do ghna dh' ionfuidh do thoil, agus gu'n gluais è ann do fhlighe: Builich air gu pailt tiolaca neamhuidh, tabhair dha faoghal fada ann flainte agus ann faibhreas, neartuich e chum 's gu ceanfuich agus gu'n tabhair e buaidh air a' naimhdibh uile; agus fa dheoidh an deigh na beatha fo, deonuich dha feilbh air folas agus fonas fiorruidh, tre Josa Criofd ar Tighearna. Amen.

¶ Urnuigh air fon an teaghlaich rioghail.

A DHE uile chumhachdaich, tobar nan uile mhaitheas, tha fin gu h iriofal a' guidhe, ort gu'm beannuiche tu ar banrigh ghrafail SHARLOT, an t-ard uafal rioghail DEORSA, Prionfa UALS, agus an teaghlach rioghail gu hiomlan: Lion iad le d' Spioraid naomh; dean faibhir iad le d' ghras neamhuidh; foirbhich iad leis gach uile fhonas; agus tabhair iad a chum do rioghachd fhiorruidh, tre Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

¶ Urnugh air fon na cleire agus a phobull.

A DHE uile chumhachdaich agus fhiorruidh, ata amhain a deanamh miorbhuile mora; cuir a nuas Spiorad flainteil do ghrafa air ar n Eafbuigean agus Mhinifteirin, agus air gach uile choi-thionnal ata fo'n cùram; agus doirt orra driuchd bhichionta do bheannachd, chum gu'n toillch iad thu gu ceart. Deonuich fo, O Thighearna, chum onair ar Fear-tagraidh agus ar n Eidir mheadhon-fhear Jofa Criofd. Amen.

¶ Urnuigh le Naoimh Chrifoftom.

A DHE uile chumhachdaich, a thug gras dhuinn air ân am fo ar n achanaich choitcheann a dheanamh riutfa le aon intinn, agus ata gealltuin, an tra chruinnicheas dithis no triuir ann cionn a cheile ann a d' ainm, gu 'n deonuicheadh tu an guidhe; coi'lion anois O Thighearna, mianna agus iartuis do fheirbheifeach, mar is ro iomchuidh dhoibh; á tabhair dhuinn ann fan t-faoghal fo eolas air t-fhirinn, agus ann fa 'n t-faoghal ata re teachd

teachd a bheatha mhairtheanach. Amen.

2 *Cor.* xiii, 14.

GRas ar Tighearna Josa Criosd, agus Grádh Dhe, agus cochomunn an Spioraid Naoimh, gu raibh maille ruinn uile gu Siorruidh. Amen.

*Ann so chriochnuicheas Ordugh Urnuigh na Mhaidne feadh na bliadhna.*

---

## An CREUD N. ATHANASIUS.

¶ Air na Feisdibh so; La Nolaic, Epiphani, no La chinn an da la dheug, N. Mhatthias, La na Caisge, La 'n deasghabhala, Diadonaich caingis, N. Eoin Baiste, N. Sheumais, N. Phartholon, N. Mhatha, N. Shimeoin, N. Jud. N. Aindreas, agus air Domhnach na Trionaid, Seinnir no theirear aig urnuigh na maidne, an aidmheil so air ar Creideamh Chriosduigh, d' an goireir gu coitchion Creud N *athanasius*, ann aite creud nan Apstol, leis a Mhinisteir agus leis a phobull nan seasamh.

*Quicunque vult.*

CO air bith leis am bail bhi air a shàbhala : roimh gach nì tha è feumail gu'n cumadh è a Chreidimh choitchinn.

Ach mur gleidh gach neach an chreideamh so gu h-iomlan gun truaileadh ; gun teagamh theid è a mugha gu siorruidh.

Agus 's i so a chreidimh choitchion : Gu 'n tugamaid adhradh do dh-aon Dia ann Trionaid, agus Trionaid ann aonach ;

Gun bhi coimeasga nan pearsana, no roinn an natair.

Oir ata aon phearsa, do 'n Athair, pearsa eile do 'n Mhac ; agus pearsa eile do 'n Spiorad Naomh.

Ach Dia-achd an Athar, a Mhic, agus an Spiorad Naomh is aon ì uile ; an Gloir co-ionnan, a' mòrachd co-thiorruidh.

Mar ata an t-Athair, mar sin ata a' Mhac ; agus mar sin ata 'n Spiorad Naomh.

Gun chruthacha' an t-Athair, gun chruthaacha' a' Mhac ; agus gun chruthachadh an Spiorad Naomh.

An t-Athair neimh-chuartuichte, a' Mac Neimh-chuartuichte; agus an Spiorad Naomh neimh-chuartuichte.

An t-Athair ſiorruidh, a' Mac ſiorruidh; agús an Spiorad Naomh ſiorruidh.

Gidheadh cha tri ſhiorruidh iad ach aon ſiorruidh.

Mar an ceudna cha 'n 'eil iad tri neìmh-chuartuichte, na tri neimh-chruthaichte; ach nan aon neimh-chruthaichte, agus nan aon neimh-chuartuichte.

Mar an ceudna, ata an t-Athair uile chumhachdach, a' Mac uile chumhachdach, agus an Spiorad Naomh uile chumhachdach.

Gidheadh cha tri uile-chumhachdaich, ach ann uile chumhachdach, iad.

Mar ſo is Dia an t-Athair, is Dia a' Mhac, agus is Dia an Spiorad Naomh.

Agus gidheadh cha tri Dee iad ach aon Dia.

Mar an ceudna is Tighearna an t Athair, is Tighearna à Mhac; agus is Tighearna an Spiorad Naomh.

Agus gidheadh cha tri Tighearna, ach aon Tighearna iad.

Oir amhail as mar ata ſinn air ar co-eighneacha' leis an fhìrin Chrioſduidh; aid eacha' gu bheil gach pearſa fa leith na Dhia, agus na Thighearna;

Mar ſin ata è air a thoirmeaſg dhuinn leis a chreideamh choitcheann a radh, ata tri Dee, no tri Tighearnan ann.

Cha 'n eil an t-Athair air a dheanamh o neach; ni mo 'ta è air a chruthacha', no air gheineadh.

Ata a' Mhac 'o 'n Athair amhain; cha 'n ann air a dheanamh, no air chruthacha', ach air a gheaneadh.

Ata 'n Spiorad Naomh 'o 'n Athair agus 'o 'n Mhac; cha n ann deanta no cruthaichte, no geinte ach air teachd.

Mar ſin ata aon Athair ann, ni h iad tri Aithrichean; aon Mhac, cha n' è tri Mic; aon Spiorad Naomh, cha n' è tri Spioraid Naomh.

Agus ann ſa 'n Trionaid ſo cha 'n eil aon roimh, no an deigh a cheile; cha 'n eil aon na 's mo, no na 's lugha na cheile.

Ach ata na tri Pearſanta gu h-uile co-ſhiorruidh le chèile agus co-ionnan.

Mar ſin ann 's gach uile nithe mar a dubhradh roimhe; is coir adhradh thoirt do Aonachd ann Trionaid, agus do 'n Trionaid ann Aonachd.

Uime ſin an ti leis am bàil bhi ar ſhabhladh: feumaidh è ſmuainteach mar ſo air an Trionaid.

Os bar tha è feumail chum ſlainte ſhiorruidh: gu'n creideadh è gu ceart mar an ceudna gu 'n do ghabh ar Tighearn' Joſa Crioſd feoil dhaoine air fein.

Oir is ì a chreideamh cheart, ſinne a chreidſin agus a dh'-

aid

aid 'eacha': gu bheil ar Tighearn' Josa Criosd, Mhac Dhe, na Dhia agus na dhuine ;

Dia do † natar an Athar, geinte roimh na saoghail: agus duine do natar a Mhathar, a rugadh ann san t-saoghal ;

Dia iomlan, agus duin' iomlan ; air a dheanamh suas do anam reusanta, agus do' f heoil dhaoine ;

Co-ionnan ris an Athair a thaobh a dhia-achd ; ach na 's isse na 'n t-Athair, a thaobh a dhaonachd.

An Ti ge do tha è na Dhia agus na dhuine ; gidheadh cha da Chriosd è ach a h-aon.

Na aon ; cha' n ann le tiontadh na Dia-achd gu feoil, ach le gabhail na daonachd an ann Dia ;

Na aon gu h-uìle ; cha 'n ann le coimeasgadh an natar ; ach le aonachd a phearsa.

Oir mar ata an t anam rèusanta agus choluin an fheol nan aoin duine ; mar sin tha Dia agus duine na 'n aon Chriosd.

Neach a dh-fhuiling air son ar slainte ; a chuaidh sios do dh-ifroinn, a dh-eirich aris an treas la 'o na mairbh,

Chuaidh è suas air neamh, ata se na shuidhe air deas lamh an Athar, Dia uile chumhachdaich : as sin thig è thoirt breith air bheothaibh agus air mharbhaibh.

Air teachd dha, eirigh na h-uile dhaoine rìs le 'n cuirp; agus bheir iad cunntas air son an gniomhara.

Agus iadsan a rinn maith, theid iad gu beatha shiorruidh ; agus iadsan a rinn olc, gu teine bithbhuan.

'S i so a Chreideamh Choitcheann ; mur creid duinne à gu diongalta, cha 'n fhèudar a shàbhaladh.

Gloir do 'n Athair, agus do 'n Mhac, agus do 'n Spiorad Naomh ;

Mar bha 'n tus, ata a nis, agus a bhitheas gu brath ; Saoghal gun chrich. Amen.

† Bhrigh.

## AN LIODAIN

¶ Ann so a leannas an LIODAIN no guidhe choitchin, re sheinn no re a radh an deigh na h-urnuigh mhaidne, air na Domhnachaibh, na Diceudanaibh, agus na Diahaoinibh, agus air amaibh eile, nuair a dh'orduichear e leis an fhear teagaisg.

O DHE an t-Athair neimh, dean tròcair oirn peacaich thruagh.

*O Dhe an t Athair neimh, dean tròcair oirn peacaich thruagh.*

O Dhe a' Mac, Fear-Saoruidh an domhain; dean tròcair oirn peacaich thruagh.

*O Dhe a' Mac, Fear-saoruidh an domhain; dean tròcair oirn peacaich thruagh.*

O Dhe an Spiorad Naomh, a' teachd 'o 'n Athair, agus 'o 'n Mhac; dean tròcair oirn peacaich thruagh.

*O Dhe an Spiorad Naomh, a' teachd 'o 'n Athair, agus 'o'n Mhac; dean tròcair oirn peacaich thruagh.*

O Thrionaid naomh, beannuichte agus ghlormhor, tri pearsa, agus aon Dia; dean trocair oirn peacaich thruagh.

*O Thrionaid naomh, beannuichte agus ghlormhor, tri pearsa, agus aon Dia: dean tròcair oirn peacaich thruagh.*

A Thighearna, na cuimhnich ar ciontaidh, no cionntaidh ar Sinnsearachd, agus na dean dioghaltas oirn air son ar peacaidh; caomhain sinn, a Thighearna mhaith, caomhain do phobull a shaor ù le d' fhuil ro phrìseil, agus na bi feargach ruinn gu brath.

*Caomhain sinn, a Thighearna mhaith.*

O gach uile olc agus urchaid, 'o pheaca, 'o chealgaireachd agus o ionnsuidhibh an diabhail, o t' fheirg fein, agus dhamnadh siorruidh.

*Saor sinn, a Thighearna mhaith.*

O gach doille cridhe; 'o ardan, gloir dhiamhain, agus 'o fhuar-chràbhadh; 'o fharmad, fuath agus mi-run, agus gach uile neo-charthanachd.

*Saor sinn, a Thighearna mhaith.*

O Striopachas, agus 'o gach uile pheaca basmhor eile; agus 'o uile chealgoireachd an t-saoghail, na feola agus an diabhail.

*Saor sinn, a Thighearna mhaith.*

O thein-aidheir agus 'o stoirm; 'o phlàigh, 'o mhilleadh, agus 'o

o ghort; o chath agus o mhorta, agus o has obann,

*Saor ſinn, a Thighearna mhaith.*

O gach uile aimhreite, conſpaid uaigneach, agus ceannairc; o gach uile theagasg mealtach, o Eiriceachd agus eaſaonachd; o chruas cridhe, agus o dhi-mheas air t-fhocal agus air t-aitheantaibh.

*Saor ſinn, a Thighearna mhaith.*

Trid run-diamhair t fheoil-ghabhail naomh; trid do bhreath naomh agus Tiomchiol ghearreadh; trid do bhaiſteadh, do throſgadh, agus do bhuaireadh.

*Saor ſinn, a Thighearna mhaith.*

Trid do chràdh agus t-fhallas fola; Trid do cheuſa agus t-fhulanais; trid do bhàs mòrluach agus t'adhlacadh: le t'eiſeiridh glormhor agus do dhol ſuas gu neamh; agus tri teachd an Spioraid Naoimh.

*Saor ſinn, a Thighearna mhaith.*

Ann an uile àm ar trioblaid; ann uile àm ar ſaibhreis; ann n uair a bhàis, agus ann an la breitheamhnais.

*Saor ſinn, a Thighearna mhaith.*

Tha ſinne peacairean a' guidhe gu 'n eiſteadh tu rinn, O Thighearna Dhe, agus gu ma toil leat t-eaglais naomh choitchionn a riaghladh, agus a ſtiuraidh ſan t-ſlighe cheart.

*Guidhemid ort eiſd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat do ſheirbhéiſeach DEORSA ar Righ agus ar n uachdaran ro ghràſail, a choimhid agus a neartachdh ann a' t-fhior adhradh fein, an ſireantachd agus ann naomhachd beatha;

*Guidhemid ort eiſd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat a chroidhe a riaghladh, ann do chreideamh, t eagal agus a d' ghradh fein, chum 's gu 'm biodh a dhòchas do gna ann ad, agus gu 'm biodh è do ſhior aig iarruidh t-onair agus do ghlòir;

*Guidhemid ort eiſd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat a bhi a' t-fhear dion agus a' t-fhear coimhid aige, a' tabhairt buaidh dha air a naimhdibh uile;

*Guidhemid ort eiſd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat ar Ban-righ ghràſail SHARLOT, DEORSA, Prions' urmach UALS, agus an teaghlach rioghail gu h-iomlan a bheannachadh agus a ghleidheadh;

*Guidhemid ort eiſd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat gach uil' Eaſbuig, mhiniſteiribh, agus Dheaconaibh do ſhoilſeacha, le ſior eolas agus tuigſe air t-ſhocal, chum gu 'n cuir iad an geil agus gu 'n taiſbein iad è reir ſin, eadhon le 'n ſearmonachadh agus le 'n caith-beatha;

*Guidhemid ort eisd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat a Thighearnan na comhairle, agus Uaislin na righeachd uile, a Lionadh le gràs, gliocas, agus tuigse;

*Guidhemid ort eisd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat na h-uachdrain a ghleidheadh agus a bheannachadh, a tabhairt gràs doibh chum ceartas a chuir an gniomh, agus an fhìrinn do sheasamh,

*Guidhemid ort eisd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat do phobul uile bheannacha' agus a ghleidheadh;

*Guidhemid ort eisd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat aonachd, sith agus reite, thoirt do na h-uile chinnich;

*Guidhemid ort eisd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat cridhe thoirt dhuinn chum gràdh thoirt dhuit agus t-eagal a bhi oirn, agus ar beatha chaitheadh gu dùrachdach a reir t-àitheantaibh;

*Guidhemid ort eisd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat meadacha' gràis thoirt do d' phobul uile, chum t-fhocal eisdeachd gu h-umhla, agus a ghabhail le h-aigne sior-ghlan, agus chum toradh an Spioraid a thoirt amach;

*Guidhemid ort eisd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat an dream a chuaidh air seacharan agus ata air a mealladh thoirt gu slighe na firinn;

*Guidhemid ort eisd ruinn, a Thighearna.*

Gu ma toil leat an dream ata na 'n seasamh a neartuchadh, comhfhurtachd agus comhna'thoirt dhoibhsin ata lagchridheach, gu 'n togadh tu suas dream a thuiteas, agus sadheoidh gu 'm buaileadh tu Satan fios fo ar casaibh;

*Guidhemid ort eisd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat cabhair, comhna, agus comhfhurtachd thoirt do gach neach ata 'n cunnart, ann feum, agus ann cruaidh chàs:

*Guidhemid ort eisd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat gach neach ata air astar mara no tìre, gach bean re saothair, gach neach ata easlaint agus gach maoth-chlann a ghleidheadh, agus gu 'n nochda tu iochd do gach priosanach agus tràil;

*Guidhemid ort eisd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat dion agus gach soliar feumail a dheanamh air son nan dileachdan agus nam baintreach, agus gach neach ata air an treigeadh, agus fo fhoirneart;

*Guidhemid ort eisd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat tròcair a dheanamh air na h uile dhaoine;

*Guidhemid ort eisd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu

Gu ma toil leat maitheanas thoirt d'ar naimhdibh, d'ar luchd geur leanmhuin, agus d' ar luchd ſgainnil, agus gu'n tiontadh tu 'n cridheachan;

*Guidhemid ort eiſd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat toradh caoi'neal an talmhain a thoirt air aghaidh agus a ghleidheadh gu ar feum, chum a 's gu meall ſinn iad ann am iomchuidh ;

*Guidhemid ort eiſd ruinn, a Thighearna mhaith.*

Gu ma toil leat fior athreachas a thabhairt dhuinn, gu matha tuar n-uile pheacaidh, ar dearmaid dleaſdanais agus ar ain-eolais agus gu 'n tugadh tu dhuinn grâs do naoimh ſpioraid, chum ar beatha leaſacha' rèir t-fhocaìl naoimh ;

*Guidhemid ort eiſd ruinn, a Thighearna mhaith.*

A Mhic Dhe ; guidhemid ort eiſd ruinn.

*A Mhic Dhe ; guidhemid ort eiſd ruinn.*

O Uan Dhe ; a bheir air falbh peacaidh an Domhain ;

*Tabhair dhuinn do ſhiochaidh.*

O Uan Dhe : a bheir air falbh peacaidh an domhain ;

*Dean tròcair oirn.*

O a Chrioſd eiſd ruinn.

*O a Chrioſd, eiſd ruinn.*

A Thighearna, dean tròcair oirn;

*A Thighearna. dean trócair oirn.*

A Chrioſd, dean tròcair oirn.

*A Chrioſd, dean trocair oirn.*

A Thighearna dean tròcair oirn.

*A Thighearna, dean trócair oirn.*

An ſin a deir a Miniſteir, agus an ſluagh mar aon ris urnuigh an Tighearna.

AR n-Athair ata air neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd. Deanar do thoil air an talamh mar a dheantar air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar n-aran lathail. Agus maith duinne ar ciontaidh, mar a mhaitheas ſin dhiobhſin a chiontuicheas n-ar n-aghaidh. Agus na leig am buaireadh ſinn, ach ſaor ſinn o olc. Amen.

*Min.* O Thighearna, na buin rinn a reir ar peacaidh.

*Freag.* Agus na tabhair luigheachd dhuinn a reir ar n-aingeachd.

¶ Deanamaid urnuigh.

O DHE, Athair throcaireach, nach dean tair air oſnaich a chridhe bhruite, na air mian an dream a bhios fa bhron ; cuidich gu trocaireach ar n urnuighean tha ſin a deanamh a'

d' làthair n' ar n' uile thrioblaidibh agus chruaidh-chais, cuin air bith bhios iad trom oirn; agus eisd gu gràs'ail ruinn, chum 's gu 'm biodh gach olc ata mealltoireachd agus cealgoireachd an droch spiorad na dhroch dhaoine aig oibreacha' 'n ar n' aghaidh, air an toirt gu neimh-ni, agus gu 'm biodh iad air an sgaoileadh le freasdal do mhaitheis, chum air bhi dhuine do sheirbheisich saor o' gach geur leanmhuin, gu 'n tugamaid do ghna buidheachas duit ann a t-eaglais naomh, trid Josa Criosd ar Tighearna.

*O Thighearna eirich, cuidich sinn, agus saor sinn air sgà t-ainm.*

O DHE, chuala sinn le 'r cluasaibh, agus dh-innis ar n-aithrichin dhuinn na h-oibre oirdhearc a rinn thu re 'n linnsin, agus ann san t sean aimsir a bha rompa.

*O Thighearna, eirich, cuidich sinn, agus saor sinn, air sgà t-onair.*

Gloir do'n Athair, agus do 'n Mhac; agus do'n Spiorad naomh.

*Freag.* Mar bha air thus, ata a nis, agus a bhitheas gu siorruidh Saoghal gun chrìch. Amen.

O Chriosd dion sinn o' ar naimhdibh.

*Amhairc gu gràs'ail air ar trioblaid.*

Seall gu truacanta air bròn ar cridheacha'.

*Maith gu trocaireath peacaidh do phobuil.*

Gu caomh le tròcair eisd ar n urnuigh.

*O Mhic Dhaibhi, dean trocair oirn.*

O Chriosd, aontuich eisdeachd ruinn anois agus gu brath.

*O Chriosd, eisd ruinn gu gràsail; O Thighearna Chriosd, eisd ruinn gu gràs'ail.*

Sag. O Thighearna, biodh do thròcair air a nochda dhuinn.

Freag. *Mar tha sinn a' cur ar dochas ann-ad.*

¶ Deanamaid urnuigh.

O ATHAIR, guidhemid ort gu h-umhla, gu 'n-amhairceadh tu gu tròcaireach air ar n an 'aineachdaibh; agus air son glòir t-ainm, pill uain na h-uilc sin uile a thoill sinn gu ro cheart; agus deonuich ann ar n-uile thrioblaidibh gu 'n cur sinn ar n earbsa agus ar muinghinn gu h-iomlan ann do throcair; agus gu 'n dean sinn gu brath seirbheis dhuit ann naomhachd

hachd agus am fior-ghloinne caithe beatha, chum t-onair agus do ghloir, trid ar n' aon eidir-mheadhonf 'hear agus ar Fear-tagraidh, Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

¶ Urnuig l. Naoimh Chrisoftom.

A DHE uile chumhachdaich, a thug gras dhuinn air ân am so ar'n achanaich choitcheann a dheanamh riutsa le aon intinn, agus ata gealltuin, an tra chruinnicheas dithis no triuir ann a cheile ánn a d' ainm, gu 'n deonuicheadh tu an guidhe; coi'lion anois O Thighearna, mianna agus iartuis do sheirbheiseach, mar is ro iomchuidh dhoibh ; á tabhairt dhuinn ann san t-saoghal so eolas air t-fhirinn, agus ann fa 'n t-saoghal ata re teachd a bheatha mhairtheanach. Amen.

2 *Cor.* xiii, 14.

GRas ar Tighearna Josa Criosd, agus Grádh Dhe, agus cochomunn an Spioraid Naoimh, gu raibh maille ruinn uile gu Siorruidh. Amen.

*Ann so chriochnuicheas an Liodan feadh na bliadhna.*

Urnuighean

Urnuighean agus breith-buidheachais air son iomad am, re 'n gnathacha' roimh na da Urnuigh dheirein neach an LIODAN, no na h-urnuigh mhaidne agus fheascair.

## URNUIGHEAN.

¶ Aig iarruidh Uisge.

O DHE, Athair neamhuidh, a gheall trid do Mhac Josa Criosd do 'n dream sin uile dhiarras do rioghachd agus a fireantachd, gach ni feumail a chumail suas an cuirp; guidhemid ort, cur da 'r n-iunsaidh air an am so ar feumadh, a leithid a dh' uisge agus a shrasaibh ciunna, a 's gu 'm faighemid toradh an talmhuin chum ar comh fhurtachd agus t-onair fein, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

¶ Aig iarruidh aimsir thirim.

O THIGHEARNA, Dhe uile chumhachdaich, a bhàth an saoghal uile aon uair air son peac an dhuine, ach ochd pearsa amhain, agus a'n deigh sin a gheall ann do mhor throcair nach sgriosa' tu e mar sin gu brath tuille; guidhemid ort gu h-umla, ge do thoill sinne gu ceart air son ar n-aingeachd plaigh shrasan agus uisgeachan, gidheadh air dhiuinn sior aithreachas do dheanamh, gu 'n cuireadh tu leithid a dh-aimsir oirn, a's gu 'm fuighimid toradh an talmhuinn na àm fein, a 's gu 'n foghluim sinn le d' pheanas ar beatha a leasacha', agus moladh agus gloir thòirt dhuit air son do chaomhalachd chaoineal, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

¶ Ann aimsir daorsa agus gorta.

O DHE, Athair neamhaidh, 's an do d gheanmhaith ata na frasan a' tuitim, an talamh tarbhach, fàs àir feadail, agus iasg a' dol an lionmhoireachd; tha sin a' guidhe ort, amhairc air amh gharaibh do phobuil, agus deonuich trid do mhaitheas gu 'm bi ghaoinne agus an daorsa (ata sin san am so fulang gu ceart air son ar n-aigneachd, gu trocaireach air an tiontadh

tiontadh gu ſaorſa agus gu pailteas, air ſon gràdh Joſa Criofd ar Tighearna: agus dhà-ſan maille riut-ſa agus ris an Spiorad naomh gu rabh gach uile glòir nois agus gu ſorruidh. Amen.

¶ No air an doigh ſo.

O DHE, Athair thròcaireach, a thiontadh gu h-eallamh gainne mhòr agus gort gu pailteas agus ſaorſa ann Samarìa re lìn an fhàidh Eliſca: dean tròcair oirn; chum 's gu 'm faigheadh ſinne, ata nois air ar ſmachdachadh air ſon ar peacaidh le 'n faimhladh ſin do thrioblaid dh-àmghar, fuaſgladh ann àm iomchuidh mar an ceudna; Meaduich toradh an talmhuin le d' bheannucha' neamhaidh; agus deonuich air dhuinne do mhor phailteas a ghabhail, gu 'n gnathaich ſinn è chum do gloir, chum fuaſgladh na dream ata feumach, agus chum ar comhfhurtachd fein, trid Joſa Criofd. Amen.

¶ An àm cogaidh agus tuaſaid.

O DHE, uile chumhachdaich, Righ nan Righ, agus fear riaghlaidh na-uile nithe, cha n-urra creutair air bith cuir an aghaidh do chumhachd, da 'm buin gu ceart peacaich a ſmachdach, agus a bhi trocaireach do 'n dream a ni fior aithreachas; guidhemid ort gu humhla, ſabhail agus ſaor ſinn as lamha ar naimhdin; claoidh an àrdan, lughduìch a' mio-ruin, agus cuir an innleachdan bun-oſcionn, chum air bhidh dhuinne armaichte le d' dhidneadh, gu 'm bithemid gu brath air ar gleidheidh 'o gach uile chunnart, chum gloir do thabhairt dhuitſe aon fheartabhairt gach uile bhuaidh, tre toilltineas t-aon Mhic Joſa Criofd an Tighearna. Amen.

¶ Ann aimſir plàigh no tinneas choitchionn air bith.

O DHE uile chumhachdaich, a chuir ann a d' fheirg plaigh air do phobul fein ſan fhaſach, air ſon an ard-cheannairc 'n aghaibh Mhaois agus Aroin, agus mar an ceudna do mharbh deich mile agus tri fichiod le plaigh re lìn Righ Daibhi, ach gidhcadh a ſhabhail a chuid eile air cuimhneacha' do throcair dhuit; gabh truas dhinne peacaich bhochd, ata nois air ar ſoſrachadh le tinneas mor agus le baſmhorachd, ; ionnas mar a ghabh tu air an am ſin ofrail reitich, agus mar thug ù aithne do 'n Aingeal mhillteach ſgur 'o ſgrios; mar ſin a' nois gu ma toil leat a phlaigh agus an tinneas graineil ſo a thionta' uain, trid Joſa Criofd ar Tighearna. Amen.

¶ Ann

¶ Ann ſeachdainibh an lua'threadh, re radh gach la, air ſon an dream ata re gabhail ann Orduinibh naomh.

A DHE uile chumhachdaich ar n' Athair neamhuidh, a cheannuich dhuit fein eaglais choitchionn le fuil mhorluach do Mhic ghradhaich; ſeall gu trocaireach air an eaglais ſo, agus air an am ſo ſtiur agus riaghluich inntin-ne do ſheirbheiſich, na h-eaſbuigean agus buachaillin do thrèud, chum nach leagadh iad an lamhan gu hobann air duin' air bith, ach gu 'ndeana iad gu ſirineach agus gu glic roghain do dhaoin iomchuidhgu ſeirbheisa dheanamh a' miniſtrealchd naomh t-eag. fein. Agus tabhair do gras agus do bheannacha' neamhadh, do 'n dream a bhios air an orducha' gu dreachd oiſig naomh air bith; chum araon le 'n beatha agus le 'n teagaſg gu 'n taiſbeneadh iad do ghloir, agus gun cuireadh iad air aghaidh ſlainte na n-uile dhaoine, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

¶ No ſo.

A DHE, uile chumhachdaich, fhir tabhairt gach uile dheagh-thiolaca, do d' fhreaſdal a dh' orduich iomad ordugh ann a t-Eaglais; tha ſinn gu h-umhla a' guidhe ort, tabhair do ghras dhoibh-ſin uile ata gu 'n gairm a chum oiſig air bith no dreachd inn-te: agus lion iad le ſirin do theagaiſg, agus ſgeudaich iad le neo-chiontach beatha, chum gu'n deanadh iad ſeirbheis fhìrineach ann a' d' lathair-ſe, gu gloir do mhorainm agus ‡ proghaid t-eaglais naomh, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

¶ Urnuigh air ſon àrd chùirt na § Parliament, gu leughadh an t-àm a bhios iad na 'n Suidhe.

A DHE, ro ghràs'ail, tha ſinn gu h-umhla a guidhe ort, mar air ſon na righeachd ſo gu leir, mar ſin gu h-àraid air ſon àrd chuirt a Tharliament, ata ſa n-ám ſo air cruinneacha' 'n ceann a cheile ſo ar Riogh ro chrabhach agus ro gràs'ail: gu ma toil leat an comhairlean uile a ſtiuradh agus a ſhoirbheacha' chum do gloir a chuir air aghaidh, chum maith t-eaglais, chum ſabhailteachd, onair agus, ſoirbheacha ar n-ard-uachdarain agus a rioghachdan; chum gu bi gach nì air orducha' agus air a ſhocracha' le 'n dichioll, air an ſteigh is fearr agus is diongmhalta, chum gu 'm bi ſith agus ſonnas, ſirin agus ceartas, creideamh agus crabhadh air an daingneach

‡ tairbh. § Mordhail.

t-acha' 'n ar measg feadh gach uile ghinealach. Na nithe so agus gach nì feumail eile air an son-sa, air ar soin-ne, agus air son t-eaglais gu h-iomlan, tha sinn gu umhla a guidhe ort ann ainm agus ann eidir-ghuidhe Josa Criosd ar Tighearna agus ar Slanuighfhear ro bheannuichte. Amen.

¶ Urnui air son gach staid dhaoine, ri ghnathacha' air na h-àmai nach d' orduicheadh an Liodan a' radh.

O DHE, Cruith-fhearagus fear coimhid a chinne daoin' uile, guidheraid ort gu h-umhla air son gach seors agus gach staid dhaoine, gu ma toil leat eolas do shlighe fein thoirt dhoibh; agus do shlainte fhallain do na h-uile chinnich. Gu ro araid tha sinn a' guidhe air son deagh staid na h-eaglais choitchionn; chum gu 'm bi ì air a stiuradh agus air a riaghladh le do Spiorad maith, a 's gu 'm biodh gach neach a dh' aid'icheas agus a ghairmeas criosduighean dhiubh fein, air an treorachadh ann slighe na firinn, agus gu 'n gleidheadh iad a chreideamh ann aonachd Spioraid, ann ceangal na sith, agus am fireantachd beatha *Fadheoidh* tha sinn a cur air do chùram athrail, iadsan uile ata air dojgh air bith air an trioblaidcacha' no air am buaireadh ann inntin, ann corp, no ann maoin, (‡ gu h-àraid an dream ata 'g iarruidh ar n-urnuigh) gu ma toil leat comhfhurtachd agus fuasgladh thoirt dhoibh a reir an uireasbhuidh fa leath, a tabhairt foighdin doibh fo 'n fulan'asaibh, agus fuasgladh sonna as an uile amhgharaibh. Agus so uile tha sinn a' guidhe air sga Josa Criosd, ar Tighearna. Amen.

¶ Urnuigh dh-fhèudar a radh an deigh aon air bith do na h-urnuighean a chuaidh seachad.

O DHE, aig a bheil é mar nàtar agus mar bhuaigh bhi do ghna trocaircach agus a tabhairt maitheanais; gabh ar 'n achanuich iriosal; agus ge do tha sinn air ar ceangal agus air ar cuibhreachadh le slabhruidh ar peacaidh, gidheadh deanadh truacantachd do mhòr thròcair ar fuasgladh air son onair Josa Criosd ar 'n eidir mheadhonair agus ar fear-tagraidh. Amen.



‡ Deirear so nuair a dh' iarras neach air bith urnuigh a chomhthionail.

# BREITH-BHUIDHEACHAIS.

¶ Breith-buidheachais chumanta.

A DHE uile chumhachdaich, Athair na h-uile thròcaire, tha ſinne do ſheirbheiſich neo-luachmor a toirt buidheachas umhla agus o' an chridhe dhuit air ſon t-uile mhaitheas agus do chaoìmhneis gràidh dhuin-ne agus do na h-uile dhaoine [‡gu h-àraid do'n dream ſin ata ſan àm ſo aig iarruidh a' moladh agus am buidheachas thairgſe ſuas duit air ſon do thròcair a bhuilich thu orra' o chionn ghaoirid] tha ſinn a toirt buidheachais duit air ſon ar cruthacha, air ſon ar gleidheadh, agus air ſon uile bheannuchadh na beatha ſo, ach os cionn gach nì air ſon do ghràidh gun choimeas ann ſaorſadh an t-ſaoghail le 'r Tighearna' Joſa Crioſd; air ſon meadhona na 'n gràs, agus dòchas na glòir. Agus tha ſinn a' guidhe ort tabhair dhuinn' a' mothacha' ceart ſin air t-uile thròcairibh, chum gu 'm bi ar cridheachan do rìreabh taingeil, agus gu 'n taiſbein ſin a mach do chliu, cha n' è 'mhain le 'r bilibh, ach n-ar caithe beatha, le ſinn fein thoirt ſuas do d' ſheirbheis, agus le ſiubhal ann a' d' lathair ann naomhachd agus am fìreantachd re n-uile laeth, trid Joſa Crioſd ar Tighearna; dhà-ſan maille riutſa agus ris an Spiorad naomh gu rabh gach uile ghlòir, ſaoghal gun chrìch. Amen.

¶ Air ſon uiſge.

O DHE, ar n-Athair neamhuidh, tha le d' fhreaſdal gràſail a toirt air na cèud fraſaibh agus air na fraſaibh deireanach teachd a nuas air an talamh, chum gu'n tugadh è torradh amach gu fèum an duine, tha ſinn a toirt buidheachas gu h-umhla dhuit gu 'n do dheonaich thu ann ar mòr fhèum driuchd aoibhin a chuir ſa dheoigh air t-oighreachd ſein, agus a h-urachadh nuair a bha ì tirim, gu mòr ſhòlas a thoirt dhuinne do ſheirbheiſich neo-airidh, agus a chum gloir t-ainm naomha, trid do thròcair ann Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

¶ Air

‡ A deireir ſo nuair a dh'iarras duin' air bith air ſon an d'rinneadh ùrnuigh, buidheachas a thoirt ſeachad

¶ Air fon tìreamachd.

O THIGHEARNA DHE, a dh' iriflich finn gu ceart le do phlaigh mhòir fhrafa agus thuile uifgeachaibh a chuir thu oirn a chionn ghairrid. agus ann do thròcair a thug fuafgladh agus furtachd d' ar n-anamaibh leis a chaochladh thìmeil bheannuichte fo a rinn ù air an aimfir ann àm ar feum, tha finne moladh agus toirt glòir do t-ainm naomh air fon do thrò cair, agus do ghna cuiridh fin an geil do chaoi'-neas graidh o ghinealach gu ginelach trid Jofa Criofd ar Tigh-earna Amen.

¶ Air fon pailteas.

O ATHAIR a 's mo tròcair, a dheifd do d' mhaitheas gràf'ail urnuighean cràbhach t-eaglais, agus a thiontadh ar gort agus ar gainne gu faorfa agus pailteas; bheirimid buidheachas umhla dhuit air fon do thiolacadh fonnruichte, a' guidhemid ort gu'm buanuichte dhuinn do chaoi'neas graidh, chum gu 'n tabhair ar talamh dhuinn toradh a chum do glòir agus ar folais-ne, trid Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

¶ Air fon fiothchaint agus faoradh o 'r naimhdibh.

O DHE, uile chumhachdaich, ata a' d' chaifteal laidir daingnich do d' fheirbheifich an aghaidh gnuis a' naimhdean; bheir finn dhuit moladh agus buidheachas, air fon ar faoradh o na cunnartaibh mòra agus follafach fin leis an raibh finn air ar cuartuchadh. Tha finn aig aid'eachadh gur h-ann do d' mhaitheas nach raibh finn air ar tabhairt thairis dhoibh mar chobhartach; guidhemid ort do gna do thròcairean a bhuanachadh dhuinn air an doigh fo, chum gu 'm bi fios aig an t-faoghal gur tu ar Slanui'fhear agus ar Fear faoruidh chumhachdach, trid Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

¶ Air fon fioth-chaint fhollafach aifeag air ais f-ann tìr.

O DHE fhiorruidh ar n-Athair neamhuidh, do ni amhain daoine a dh' aon-inntin ann an teaghlach, agus a chaisgeas cuthach dhaoine borb agus mhi riaghailtich: beannuichemid t-ainm naomh, gu 'n dheonuich thu na tuafaide feargach a thogadh fuas n-ar meafg o chionn ghairrid, a chafgadh; agns gnidhemid

 emid

emid ort gu ro umhla gu 'n deonuicheadh tu gràs dhuinn uile, chum gu 'n siubhalamaid o so suas gu h-umhladh ann a' d' aitheantaibh naomh, agus air caitheamh dhuinn ar beatha gu ciuin agus gu siothchainteach ann sgach uile dhiaghachd agus chneastachd, gu 'n deanamaid ar n-iobairt cliù agus bhuidheachais a thoirt dhuit air sonmeud do thròcairean dhuinne, trid Josa Criosd air Tighearna. Amen.

¶ Air son saoradh o 'n phlaigh no o thinneas cumant' eile.

O THIGHEARNA DHIA a lot sinn air son ar peacaidh agus a sgrios sinn air son ar ciontaibh le d' fhiosrachadh trom agus uabhasach o chionn ghairid, agus a nois ann a' meadhon breitheamhnais, air cuimhneachadh do thròcair dhuit, shaor thu ar n-anamaibh o dhorsaibh a bhàis; tha sinn a toirt do d' mhaitheas àthaireil, sinn fein ar n-anama agus ar cuirp, do shaor u chum am bi nam beo-iobairt dhuit fein, do ghna a moladh agus aig arduchadh do throcairean ann a' meadhon t-eaglais, trid Josa Criosd air Tighearna. Amen.

¶ No so.

O ATHAIR ro thròcaireach tha sinn aig aid'eachadh gu h-umhla ann do lathair, gu'n do thoill ar ciontaidh lìonmhor agus ar cruas croidhe gu 'n d' thigeadh na h-uile pheanais ata air am bagradh ann a' d' lagh oirn-ne gu ceart. Gidheadh do bhri gur b' i do thoil do d' thròcair chaomh, agus air son ar n-umhlaidh lag agus neo-dhiongalta, an tinneas gabhaltach leis an raibh sinn air ar cràdh gu goirt o chionn ghairrid a chasgadh, agus guth an aoibhneis agus na slainte aiseag d' ar n-àitibh comhnuidh: bheir sinn do d' mhorachd dhiaghaidh iabairt mholaidh agus bhuidheachais, a' cliuchadh agus aig àrduchadh t-ainmgloirmhor air son do chùram agus do fhreasdail os air cionn-ne, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

NA

## Na h-Urnuighean, Litriche, agus Soisgeil, ri ghnathachadh feadh na bliadhna.

¶ Thoir fainear, gu 'm bi 'n urnuigh orduichte air son gach domhnach, no la naomh air bith, aig am bheil bhigil air, ag radh aig an t-seirbheis fheasgair 's faisgse dha roimhe.

## An Ceud Domhnach do 'n Aidmheint.

### *An Urnuigh.*

ADHE uile chumhachdaich, tabhair dhuinn gràs chum oibre an dorachadais a thilgeadh uainn, agus cuir oirn, armachd an t-soluis, anois ann àm na beatha bhàsmhor so (ann d' thainig do mhac Josa Criosd d' ar fiosrachadh ann iriileachd mhòr ;) chum ann san' la dheirionach, 'nuair thig è 'ris 'n 'a Mhòrachd ghlòrmhor, a thoirt breith air bheothaibh agus air mharbhaibh, gu 'n eirich sinn a dh' ionnsuidh na beatha neo-bhàsmhor, trid-san ata beo agus a riaghlas maille riutsa agus ris an Spiorad naomh, nois agus gu brath. Amen.

¶ Tha 'n urnuigh so ri radh gach la maille ris na h urnuighean eile s ànn aidmheint, gu oidhche nodhlaic.

### *An Litir. Rom.* xiii. 8.

NA biodh fiacha sam bith aig aon neach oirbh, ach amhàin sibh a gràdhachadh a chèile : oir an ti aig am bheil gràdh do neach eile, choi'-lion sè an lagh. Oir an ni so, Na dean morta, Na dean fia'nais bhrèige, Na sanntaich, agus ma 'ta àithne sam bith eile ann, ata si air a cur sios gu h ath-ghaoraid fuidh 'n fhocal so, *eadhon*, Gràdhaich do choimhearsnach mar thu fein. Cha dean gràdh lochd d'a choimhearsnach : air an àdhbhar sin *s è* an gràdh coi'-lionadh an lagha. Agus so, air dhuibh fios na h aimsir' a bhi agaibh, gur mithich dhuinn a noise mosgladh o chodal : oir ata ar slainte 'noise ni 's foigse na 'n uair a chreid sinn. Tha cuid mhòr do'n oidhche air dol tharuinn, tha an là am

am fogus : uime ſin cuireamaid dhinn oibre an dorchadais, agus cuireamid umainn armachd an t ſoluis. Gluaiſeamaid gu cubhaidh mar ann ſan là ; ni h ann an ruidhteireachd agus am meiſg, no ann ſeomradoireachd agus am macnus, no ann coi'ſtribh agus am farmad. Ach cuiribh umaibh an Tighearna Joſa Criosd, agus na deanaibh ullamhachadh air ſon na ſeòla, chum *a* h ain-mhianna *a choi'lionadh*.

*An Soiſgeul.* Mhatth. xxi. i.

AGUS an uair a dhruid iad re Hieruſalem, agus a thainig iad gu Betphage, gu ſliabh nan oluidh', ann ſin chuir Ioſa dias *d'a* dheiſciobluibh uaithe. Ag radh riu, Rachaibh do'n bhaile *ata* thall fa'r comhair, agus air ball gheibh ſibh aſal ceangailt' *ann*, agus loth' 'n a fochair: fuaſglaibh, agus thugaibh a'm'ionnſuidhs' *iad*. Agus ma labhras aon duine ni air bith ribh, abraibh, Gu bheil feum aig an Tighearna orra ; agus cuiridh ſe uaithe air ball iad. Rinneadh na nithe ſo uile, chum gu 'n coimh-lionadh ann ni a dubhradh leis an fhàidh, ag radh, innſibh do inghin Shìon, Fèuch, ata do Righ ag teachd a'd' ionnſuidh, gu ciuin, is è 'n a ſhuidhe air muin aſail, agus air ſearrach mac na h aſail. Agus dh'imich na deiſciobuil, agus rinn ſiad mar a dh'àithin Joſa dhoibh. Agus thug iad an t aſal agus an ſearrach leo, agus chuir iad *eiſean* 'n a ſhuidh' air a' mhuin. Agus ſgaoil mòr-ſhluagh an eadach air an t ſlighe ; agus ghearr droing eile geuga do chrannaibh, agus leag iad air an t ſlighe *iad*. Agus thog an ſluagh a bha roimhe agus 'n a dhiaigh gair ag radh, Hoſanna do Mhac Dhaibhi : is beannuicht' an Ti a thig ann ainm an Tighearna, hoſanna ann ſna h àrdaibh. Agus air dol dha-ſan a ſteach do Hieruſalem, chrathadh am baile uile, ag radh, Co e ſo ? Agus a dubhairt an ſluagh, Is è ſo Joſa am faidh o Naſaret na Galilee. Agus chuaidh Joſa a ſteach do theampull De, agus thilg sè amach iadſan uile a bha reic' agus a' ceannach' ann ſan teampull, agus thilg ſe buird luchd malairt an airgid thairis, agus caithriche luchd reiceadh nan colman. Agus a dubhairt ſè riu, Ata è ſcriobht', Goirthear tigh ùrnuigh do 'm theach ſa, ach rinn ſibhſe 'n a ſhlochd mheirleach è.

An

## An dara Domhnach do 'n Aidmheint.

### *An Urnuigh.*

A THIGHEARNA bheannuichte, a thug fain'ear na fcriobtuircan naomh uile do fgriobha a chum finn-ne do theagafg; deonuich dhuinn an eifdeachd, an leubhadh, an toirt fai'near, am foghlum, agus an tafgaidh 'n ar n-inntin, chum tre fhoighidin agus comhfhurtachd t-fhocail naoimh, gu'n glac finn, agus gu'n dean finn gu brath greim daingean air dòchas beannuichte na beatha fhiorruidh, a thug ù dhuinn ann ar flanui'fhear Jofa Criofd. Amen.

### *An Litir.* Rom. xv. 2.

OIR ge b' iad nithe air bith a fgriobhadh roimhe fo, is ann chum ar teagafg-ne do fgriobhadh iad; chum tre fhoighidin agus co'-fhurtachd nan fgriobtuire gu'm biodh dòchus againne. 'Noife gu tugadh Dia na foighidin agus a' cho'-fhurtachd dhuibhfe bhi dh' aon inntin thaobh a cheile, a reir Jofa Criofd: Chum gu 'm feud fibh a dh' aon inntin *agus* le aon bheul glòir a thoirt do Dhia eadhon Athair ar Tighearna Jofa Criofd. Uime fin gabhaibhfe r'a chèile, eadhon mar a ghabh Criofd ruinne, chum glòir' Dhe. 'Noife a deirim, Gu raibh Jofa Criofd 'n a mhinifteir an timchiollghearraidh air fon fìrinn De, chum geallaidh nan athracha a dhaingneachadh: Agus chum gu'n tugadh na Cinnich glòir do Dhia air fon a thròcair; a reir mar ata è fgriobhta, Air anàdhbhor fo aid'icheam thu a' meafg nan Cinntach, agus feinnidh mi *ceòl* do d'ainm.. Agus a-ris a deir sè, Deanaibh gairdeachas, a Chinneacha, maille r'a phobull-fan. Agus a-rìs, Molaibh an Tighearna, a Chinneacha uile, agus thugaibh cliu dha, a phoibleacha uile. Agus a-rìs deir Efaias, Bithidh freamh leffe *ann*, agus an ti a dh' eir'eas fuas chum uachdaranachd bhi aige air na Cinneachaibh, annfan cuiridh na Cinnich an dòchas.

### *An Soifgeul.* Luc. xxi. 25.

AGUS bithidh comharthaidh ann fa grèin, agus ann fa ghealaich, agus ann fna reultaibh; agus air an talamh teann-eigin nan cìnneach, tre iom-cheift, an cuan agus na tonna a beuchdaich; croidhe dhaoine 'g an trèigfin tre eagal, agus feithamh

feitheamh nan nithe ſin a 'ta teachd air an domhan: oir bithidh cumhachda nan neamha air an crathadh. Agus ann ſin chi ſiad Mac an duine a' teachd ann an neul, le cumhachd agus mòr-ghlòir. Agus 'n uair a thòſaicheas: na nithe ſo air tachairt ann ſin amhairicibh ſuas, agus togaibh bhur cinn; or ata bhur ſaorſa am fogus. Agus labhair è parabal rin, Amhaircibh air a' chrannfhìge, agus na craobhan uile; 'nuar a bhios iad cheana ag cur amach *an duilleich*, air fhaicſin duibh, aithnichidh ſibh uaibh fein, gu bheil an ſamhra' 'nois' am fogus. Agus mar an ceudna ſibhſe, 'n uair a chi ſibh na nithe ſo a' tachairt, biodh fhios agaibh gu bhuil rioghachd Dhe fogus do laimh. Gu deimhin a deirim ribh, nach d' theid an linn ſo thair is gu an coi'lionar na nithe *ſo* uile. Theid neamh agus talamh thart': ach cha d' theid mo bhriathra ſa thart' a choidhch'.

---

## An treas Domhnach ſann Aidhmeint.

### *An Urnuigh.*

O Thighearn Joſa Crioſd, a chuir aig do chèud theachd do theachdaire a' dh ullachadh do ſhlighe romhad; deonuich mar an ceudna do' Mhiniſteiribh agus luchd frithealaidh do rùn-diomhair do ſlighe ulluchadh agus a dheaſachadh, le croidheachan nan daoine eas-umhla do philitin gu gliocas nam fìreanach, chum a' nuair a thig thù an dara uair do thoirt breith air an t-ſaoghal, gu'm ſuighear ſinn 'n-ar pobul taitneach ann do ſhealla ſa, ata beo agus a' riaghlachadh maille ris an Athair agus an Spioradh Naomh, aon Dia gu brath, Saoghal gun chrìch. Amen.

### *An Litir.* 1. Cor. iv. 1.

BIODH a ſhamhuil ſo do mheas aig duine dhinne, mar 'mhiniſteiribh Chrioſd, agus *mar* ſtiubhardaibh rùnadiomhair Dhe. Tuilleadh eile iarrar ann ſtiubhardaibh, gu ſuighear neach ſirinneach. Ach agamſa is ro-bheag an ni gu'n d' thugadh breith orm libhſe, no le breitheanas duine: ſeadh, ni bheil mi toirt breith orm fein. Oir cha 'n fhios damh ni ſam bith do m' thaobh fein, gidheadh ni bhei mi le ſo air m' fhireanachadh:

anachadh: Ach is è an Tighearna eiſean a bheir breith orm. Uime ſin na d' thugaibh breith air ni ſam bith roimh an àm, gus an d' thig an Tighearna, neach faraon a bheir gu ſoilleireachd nithe folaichte an dorchadais, agus a dh' fhoillſicheas comhairlean nan croidheacha: agus ann ſin gheibh gach neach cliu o Dhia.

*An Soiſgeul,* Matth. xi. 2.

NOISE an uair a chual' Eoin ſa phrioſun gniomhartha Chrioſd, chuir ſe dias d'a dheiſciobluibh *d'a ionnſuidh*, Agus a dubhairt ſè ris, An tuſa an ti ud a bha re teachd, no am bi ſùil againn re neach eile? Do fhreagair Ioſa agus a dubhairt ſè riu, Imthighibh agus innſibh do Eoin na nithe ata ſibh ag cluinntin agus a' faicſin: ataid na doill ag faghail an radhairc, agus na bacaich ag imtheachd, ataid na lobhair air an glanadh, agus na bothair ag cluinntin, ata na mairbh air an dùſgadh, agus an ſoiſgeul air a ſhearmonach' do na bochduibh. Agus is beannuicht' an ti nach fuigh oilbheum ionnamſa. Agus air imtheachd dhoibhſin air falbh, thòſaich Ioſa air labhairt ris an t ſluagh mu thimchioll Eoin, *ag radh*, Creud è an ni a chuaidh ſibh amach do'n fhàſach a dh'fhaicſin? an i cuilc air a crathadh le gaoith? Ach creud è an ni a chuaidh ſibh amach d'a fhàſach a dh'fhaicſin? *an è* duine air a ſgeuduchadh ann an eadach mìn? fèuch, a' mhuintir ata caitheamh eadaich mhìn, is ann an tighibh righridh ata ſiad. Ach creud è an ni a chuaidh ſibh amach d'a fhaicſin? *An è* faidh? ſeadh, deirim ribh, agus neach is mò na fàidh. Oir is è ſo an ti mu 'm bhuil è ſcriobht', Feuch, cuirim-ſe mo theachdaire roimh do ghnuis, neach a dhu'llmhuicheas do ſhlighe romhad.

---

## An Ceathramh Domhnach, ſann Aidmheint.

*An Urnuigh.*

O THIGHEARNA, (ata ſinn a' guidhe ort) tog ſuas do chumhachd agus thig n-ar meaſg-ne, agus le mòr neart dean cobhair oirn-ne; mar ata ſinn le 'r peacaidh agus le 'r n-

aingidheachd gu mòr air bacadh o ruith na rèiſe a chuireadh romhain, gu'n deanadh do ghràs caomh agus do thròcair fuaſgladh agus comhnadh dhuinn gu luath; tre dhioladh do Mhic ar Tighearna; d' an raibh maille riutſa agus ris an Spiorad naomh onair agus glòir, ſaoghal gun chrìch. Amen.

*An Litir.* Philip. iv. 4.

DEanaibh gàirdeachas ſan Tighearn' a ghnà' : a-rìs deiream, Deanaibh gàirdeachas. Biodh bhur meaſarrachd folla-ſach do na h uile dhaoinibh. *Tha* 'n Tighearna am fogus. Na biodh ro-chùram ni ſam bith oirbh: ach ſan uile ni le h ùrnuigh agus athchuinge maille re breith-bhuidheachais, biodh bhur n iartais air an deanamh aithnichte do Dhia. Agus coimheadaidh ſiothchaint Dhe, a 'ta thar gach uile thuigſe, bhur croidhe agus bhur n inntin an Joſa Crioſd.

*An Soiſgeul*, Join, i. 19.

AGus is i ſo fia'nais Join, 'n uair a chuir na h Judhaich ſagairt agus Lebhitich o Hieruſalem, chum gu'm feòraichcadh iad deth, Co thuſa? Agus dh' aidmhich eiſean, agus cha d'àichſheun è; ach dh' aidmhich è, Cha mhi Crioſd. Agus dh' fheòraich iad deth, Ciod ma feadh? An tu Elias? Agus a deir ſè, Cha mhi. An tu am fàidh? Agus fhreagairè, Cha *mhi*. Ann ſin a dubhairt ſiad ris, Co thu? chum gu 'n d' thugamaid freagradh dhoibſin a chuir *uatha* ſinn: creud a deir tu a d' thimchioll ſein? A dubhairt è, 'S miſe guth an ti a ghlaodhas ann ſan fhàſach, Deanaibh dìreach ſlighe an Tighearna, mar a dubhairt am fàidh Eſaias. Agus an dream a chuireadh *leis an teachdoireachd*, b' ann do na Phairiſichibh *iad*. Agus dh' fheòraich ſiad deth, agus a dubhairt ſiad ris, C'ar ſon ma ſeadh ata thu a' baiſteadh, mur tu Crioſd, no Elias, no 'm fàidh? Fhreagair Eoin iad, ag radh, Ataimſe baiſteadh le h uiſge: ach ata neach 'n a ſheaſamh 'n ar meaſg, nach aithne dhuibh; 'ſe è ſo an ti, 'ta teachd a'm' dhiaigh, aig am bheil toiſeach orm, neach nach fiu miſe iall a bhròige fhuaſgladh. Rinneadh na nithe ſo ann am Betabara air an taobh thall do Iordan, an t àit' ann raibh Eoin a' baiſteadh.

Bereath

## Breath ar TIGHEARNA, no la Breath CHRIOSD, d'an goirrear gu coitchean La NODHLAIC.

*An Urnuigh.*

A DHE uile chumhachdaich, a thug dhuinn-ne t aon ghin Mhic, a 's gu'n gabhadh è ar natar-air fein, agus a bhi air a bhreath le Maighdin fhiorghloin mar gu'm b' ann air an àm so; Deonuich air bhi dhuinn-ne air ar n-ath ghinnmhin, agus air ar deanamh n-ar cloinn dhuitse trid uchdmhacachd agus gràis, gu 'm bi sinn gach la air ar n-ath-nuadhuchadh le d' Spiorad naomh, trid ar Tighearna an t-Josa Criosda ceudna sin, ata beo agus a' riaghladh maille riutsa, agus ris an Sgiorad naomh ceudna, aon Dia gu brath. Saoghal gun chrich. Amen.

*An Litir.* Eabh. i. 1.

DIA, a labhair ann sna h amaibh a chuaidh seachad gu minic, agus air iomadh modh ris na h aithreachaibh leis na fàidhibh, labhair sè ann sna laithibh deireannach so ruinne trid *a* Mhac, a dh'òrduich è 'n a oighre air na huile nithibh, tre n do chruthaich sè fòs na saoghail. Neach air bhi dha 'n a dhealradh *a* ghlòire-sin, agus 'n a fhior iomhaigh a phearsaidh, agus a' cumail suas nan uile nithe le focal a chumhachd, 'n uair a ghlan è ar peacaidh-ne do thrìd fein, shuidh è air deas laimh na morachd ann sna h àrdaibh: air dha bhi air a dheanamh ni 's ro-òirdheirce na na h aingil, mhèud gu'n d' fhuair è mar oighreachd ainm bu ro-fhearr na iadsan. Oir co do na aingil ris an dubhairt sè uair air bith, Is tu mo Mhac-sa, an diugh do ghin mi thu? agus a-rìs, Bithidh mise a m' Athair dha san, agus bithidh eisean 'n a Mhac dhamh-sa. Agus a-rìs, 'n tra' bheir è an ceud-ghin a steach do'n t saoghal, deir se, Agus deanadh uil' aingil De àdhradh dha. Agus thaobh nan aingeal a deir è, Neach a 'ta deanamh aingle 'n an spioradaibh, agus a mhinistearidh 'n an lasair theine. Ach ris a' Mhac *a deir sè*, '*Ta* do righchaithir, a Dhe, gu saoghal na saoghal; *is* slat-rioghail ro-cho'-thromach slat do rioghachd-sa: Ghràdhaich thu fireantachd, agus thug thu fuath do aingidheachd; uime sin dh'ung Dia, do

 Dhia-sa,

Dhia-sa, thu le h oladh aoibhneis os ceann do chompanacha. Agus, Leag thusa, a Thighearna, bunaite na talmhain air tus; agus is iad na neamha oibre do lámh. Teirgidh iadsan, ach mairidh tusa: agus fasaidh iad uile sean mar eadach; Agus fillidh tu iad mar bhrat, agus caochlaidhear iad: ach is tusa an ti ceudna, agus cha 'n fhailnich do bhliadnaidh.

*An Scisgeul*, Join, i. 1.

ANN san toiseach bha am Focal, agus bha 'm Focal, maille re Dia, agus b'è 'm Focal Dia Bha è so air tùs maille re Dia. Rinneadh gach ni leis; agus as eugmhais cha d'rinneadh aon ni a rinneadh. Ann-san bha beatha, agus b' i a bheatha solus dhaoine. Agus 'ta 'n solus a' soillseachadh ann dorchadas, agus cha do ghabh an dorchadas è. Chuireadh duine o Dhia, d' am b' ainm Join. Thainig eisean mar fhia'nais, chum fia'nais a thoirt air an t solus, chum gu'n creideadh na h uile dhaoine tridsin. Cha b' eisean an solus sin, ach *chuireadh* è chum gu d' thugadh è fia'nais air an t solus. B'è so an solus fìrinneach, a 'ta soillseachadh gach uile dhuine tha teachd chum an t saoghail. Bha è ann san t saoghal, agus rinneadh an saoghal leis, agus cha d' aithnich an saoghal è. Thainig è dh' ionnsuidh a mhuintir fein, agus cha do ghabh a dhaoine fein ris. Ach a mhèud 's ghabh ris, thug se dhoibh cumhachd a bhi 'n an cloinn do Dhia, *eadhon* dhoibhsin ata creidsin 'n a ainm: A bha air an gineamhuin, cha 'n ann o fhuil, no o thoil na feòla, no o thoil duine, ach o Dhia. Agus rinneadh am Focal 'n a fheoil, agus ghabh se comhnuidh 'n ar measg-ne, (agus chunnaire sin a ghlòir mar ghlòir aoin-ghin Mhic an Athar) làn gràis agus fìrinn.

---

## La Naoimh STEPHEIN.

*An Urnuigh.*

O THIGHEARNA, deonùich ann ar n-uile fhullan'ais ann so air talamh, air son teisteas t-fìrinn-sa, gu 'n-amhairc sinn gu gèur suas gu neamh, agus gu'm beachduich sinn le creidimh air a ghlòir a bhios air a foillseachadh; agus air bi dhuinn lionta do'n Spiorad naomh, gu'm foghlam sinn ar luchd gèur-leanmhuinn

mhuinn a ghràdhachadh agus a bheannuchadh, a reir eiſimpleir do cheud Mhartain, Naomh Stèphein, a rinn Urnuigh riut-ſa air ſon a luchd Mortaidh, O Joſa bheannuichte, ata d' ſheaſamh aig deas lamh Dhe chum cobhair air an dream ſinn uile 'ta fulang air do ſhon, ar n' aon eidir-mheadhonair agus fear tagraidh. Amen.

¶ *An ſin a leanas urnuigh la Nodhlaic, a deirear gach la gu oidhche choinle.*

*An Litir.* Ghniomh vii. 55.

AIR do Stephein bhi lan do'n Spiorad naomh, dh' amhairc è gu geur ſuas gu neamh, chunnairc è gloir Dhe, agus Joſa 'n a ſheaſamh air deas làimh Dhe. Agus a dubhairt sè, Fèuch, ata mi faicſin nan neamha foſgailte, agus Mac an duine 'n a ſheaſamh air deas laimh Dhe. An ſinn ghlaodh iad amach le guth mòr, agus ſtop iad an cluaſa, agus thug iad a dh' aon inntin d'a ionnſuidh. Agus air dhoibh a thilgeadh amach as a' chaithir, ghabh iad do chlochaibh *air* : agus thilg na fia'naiſean an eadach ſios aig coſaibh òganaich, d'am b'ainm Saul. Agus chloch iad Stephan, *agus è* a' gairm air *Dia*, agus ag radh A Thighearna Joſa, glac mo Spiorad. Agus air dha a leigeadh fein air a ghlùinibh, ghlaodh è le guth mòr, A Thighearna, na cuir am peacadh ſo as an leth. Agus air dha ſo a radh, choidil è.

*An Soiſgeul.* Mhatth. xxiii. 34.

FEUCH cuirimſe d'ar ionnſuidh fàidhe agus daoine glice, agus ſgriobhuichean ; agus *cuid* dhiubh marbhaidh agus ceuſuidh ſibh, agus *cuid* dhiubh ſgiurſaidh ſibh ann bhur ſionagoguibh, agus ni ſibh geur-leanmhuin *orra* o bhaile gu baile : chum as gu 'n d' thig oirbh gach uile fhuil fhìreanta dhòirteadh air an talamh, o fhuil Abeil fhìreanta, gu fhuil Shacharias, mhic Bharachias, neach a mharbh ſibh eidir an teampull agus an altair. Gu fìrinneach a deirim ribh, Gu'n d'thig na nithe-ſe uile air a' ghinealach ſo. A Jeruſalem, a Jeruſalem, a mharbhas na faidhe, agus a ghabhas do chlochaibh air an droing a chuirear a' t ionnſuidh, cia minic a b'àill leam do chlann a chruinneachadh r'a chèile mar a chrninnicheas cearc a h eòin fuidh ſgiathaibh, agus cha b'àill leibh ! Fèuch, fàgar bhur tigh aguibh 'n a fhàſach. Oir a deirimſe ribh, nach fhaic

ſhaic

fibh mife o fo fuas, gus an abair fibh, 'S beannuicht' an Ti a thig ann ainm an Tighearna.

## La N. JOIN an Soifgeulaich.

*An Urnuigh.*

A THIGHEARNA thròcairich, tha finn a' guidhe ort do ghàthana dearlach folluis a thilgeadh air t-eaglais, chum air dhì bhi air a foilfeachadh le teagasg t-Abfdail bheannuichte agus do Shoifgeulaich, Naomh Join, gu'n fiubhail ì ann an folus t-fhìrinn, air doigh a 's gu 'n ruig ì fa dheoidh air follus na beatha mairtheanaich, trid Jofa Criofd air Tighearna. Amen.

*An Litir.* 1 N. Join, i. 1.

AN ni a bha ann o thùs, an ni a chuala finne, a chunnairc finn le 'r fùilibh, air an d' amhairc finn, agus a laimhfich ar làmha thaobh briathra na beatha; (oir dh' fhoillficheadh a' bheatha, agus chunnairc finne *i*, agus ata finn a' deanamh fia'nais, agus ag cur ann cèill dhuibhfe na beatha mairtheanaich ud a bha maille ris an Athair, agus a dh' fhoillficheadh dhuinne) An ni a chunnairc agus a chuala finn, cuireamaid ann cèill duibhfe, chum 's gu'm bi agaibhfe mar an ceudna co'-chomunn ruinne: agus gu firinneach 'ta ar co'-chomunne maille ris an Athair, agus maille r'a Mhac Jofa Criofd. Agus tha finn a' fgriobhadh nan nithe fo d'ar ionnfuidhe, chum gu'm bi bhur gàirdeachas coi'-lionta. Agus is i fo an teachdoireachd a chuala finn uaithe-fan, agus ata finn a' cur ann ceill dhuibhfe; Gur folus Dia, agus nach 'eil dorchadas air bith ann-fan. Ma deir finn gu bheil co' chomunn againn maille ris, agus finn a' gluafachd ann dorchadas, tha finn a' deanamh brèige, agus ni bheil finn a' deanamh na firinn: Ach ma ghluaifeas finn ann fan t folus, amhuil tha eifean fan t folus, 'ta co'-chomunn againn r'a chèile, agus glanaidh fuil Jofa Criofd a Mhic, finn o'n uile pheacaea'. Ma deir finn nach eil peacadh againn, tha finn 'g ar meailladh

mealladh fein, agus ni bheil an fhìrinn annainn. Ma dh' aid'icheas ſinn ar peacaidh, tha eiſean fìrinneach, agus ceart chum ar peacaidh a mhaitheamh dhuinn, agus ar glanadh o gach uile neo-fhìreantachd. Ma deir ſinn nach do pheacaich ſinn, tha ſinn a' deanamh breugoire dheth-ſin, agus ni bheil fhocal annainn

*An Soiſgeul.* Join, xxi. 19.

THubhairt Joſa re peadair, Lean miſe. Ann ſin air do Pheadar tionndadh, chunnairc è an deiſciobul a b'ionmhuinn le Joſa, a' leantuin; an ti fòs a luidh air uchd Joſa a air ſhuipeir, agus a dubhairt ris, A Thighearna, co è a bhrathas thu? Air do Pheadar eiſean fhaicſin, a dubhairt è re h Joſa, A Thighearna, ciod a *ni* 'm fear ſo? Deir Joſa ris, Ma 's aill leam è dh' fhantuin gus an d' thig mi ciod *ſin* duitſe? Lean-ſa miſe. Uime ſin chuaidh an radh ſo amach am meaſg nam braithre, nach fuigheadh an deiſciobul ſin bàs: gidheadh cha dubhairt Joſa ris, Cha 'n fhuigh sè bas: ach, Ma 's i mo thoilſe è dh' fhantuin gus an d' thig mi, ciod è *ſin* duitſe? 'Se ſo an deiſciobul ata deanamh ſia'nais air na nithibh ſo, agus a ſgriobh na nithe ſo: agus ata fhios againne gu bheil fhia'nais fior. Agus ata fòs mòran do nithibh eile a rinn Joſa, nam biodh iad uilè ſgriobhta, 's i mo bhar'ail nach cumadh an ſaoghal fein na rachadh a ſgriobhadh do leabhruibh.

---

## La na NEO-CHIONTACH.

*An Urnuigh.*

O DHE uile-chumhachdaich, a dhorduich neart a' beul leanabuibh agus chiochran, agus a thug air Naoidhein do ghlòrachadh le 'm bàs; claoidh agus marbh gach uile mi-ghniomh dhubhailc ionnain, agus neartuich ſinn le d' ghràs, chum le neo-chiontachd ar beatha, agus ſeaſmhachd ar creidimh, gu'n glòraich ſinn t-ainm naomh eadhon gu bàs, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

*An Litir*. Foillſ. xiv. 1.

AGUS dh' amhairc mi, agus fèuch, Uan 'n a ſheaſamh air ſliabh Shion, agus maille ris ceud agus da fhichead agus ceithir mìle, aig an raibh ainm Athair-ſan ſgriobht' ann clàr an eudain. Agus chuala mi guth o fhlaitheanas, mar fhuaim mhòrain uiſgeacha, agus mar fhuaim tairneanaich mhòir: agus chuala mi fuaim chlàrſoirean, a' deanamh ciuil le'n clàrſaichibh fein. Agus chan iad mar gu'm b'oran nuadh è ann làthair na righ-chaithreach, agus ann lathair nan ceithir bheathaiche, agus nan ſeanoiridh: agus cha b' urradh neach ſam bith an t òran ſin fhòghlum, ach an ceud *agus* an dà fhichead *agus* na ceithir mìle, a ſhaoradh o'n talamh. Is iad ſo an dream nach do ſhalchadh le mnaibh; oir is òighean iad is iad ſo an dream a'ta leantuin an Uain ge b'è àite an d theid è: ſhaoradh iad ſo o mheaſg dhaoine, 'n an ceud thoradh do Dhia, agus do'n Uan. Agus 'n am beul cha d' fhuaradh cealg: oir ata iad gun chron ann làthair righ-chaithir Dhe.

*An Soiſgeul*. Mhatth. ii. 13.

FEuch do nochd ſadh aingeal an Tighearna do Joſeph ann am bruadar, ag radh, Eirich, agus gabh an leanabh òg agus a mhàthair, agus teich do'n Eipht, agus bi ann ſin gus anlahhair miſe riut: oir iarruidh Joraith an Naoidhean d' a mhilleadh. Agus air eirigh dhòſan, ghabh ſè d'a ionnſuidh a' Naoidhean agus a mhàthair ſan oidhche, agus dh'imich ſè do 'n Eipht: Agus bha ſè ann ſin gu bâs loraith: do chum gu coi'-lionfadh an ni a dubhairt an Tighearna leis an fhàidh, ag radh, Amach as an Eipht do ghoir mi mo Mhac. Ann ſin air faicſin do Joraith gu'n d'rinn na Droithe fanoid air, do las ſè le feirg ro-mhòir, agus air cur luchd millidh uaithe, mharbh ſè na bha do leanbaibh mac am Betlehem, agus 'n a criochaibh uile, o aois dha bhliadhna no fui', do reir na h aimſire a dh'fhò'luim ſè gu dichiollach o na draoithibh. Ann ſin choi'-lionadh an ni a labhradh le Jeremias am fàidh, ag radh. Do chualas guth an Rama, caoi agus gul agus bròn ro-mhòr, Rachel ag caoineadh a cloinne, agus nior b'àill lè fòlas a gabhail, chionn nach bheil iad *beo*.

An

## An Domhnach an Deigh la Nodhlaic.

*An Urnuigh.*

ADHE uile chumhachdaich, a thug dhuinn-ne t aon ghin Mhic, a 's gu'n gabhadh è ar natar-air fein, agus a bhi air a bhreath le Maighdin fhiorghloin mar gu'm b' ann air an àm so; Deonuich air bhi dhuinn ne air ar n-ath ghinnmhin, agus air ar deanamh n-ar cloinn dhuitse trid uchdmhacachd agus gràis, gu 'm bi sinn gach la air ar n-ath-nuadhuchadh le d' Spiorad naomh, trid ar Tighearna an t-Josa Criosda ceudna sin, ata beo agus a' riaghladh maille riutsa, agus ris an Spiorad naomh ceudna, aon Dia gu brath. Saoghal gun chrich. Amen.

*An Litir.* Gal. iv. 1.

NOise deiream, am feadh a bhios an t oighre 'n a leanabh nach 'eil eidir-dhealachadh sam bith eider è agus seirbhiseach, ge d' is è Tighearna gach uile *nithe*; ach ata è fuidh luchd-coimhead agus fuidh luchd-riaghluidh gu teachd na h aimsir' a dh' òrduich an t athair. Is mar an ceudna sinne, 'n uair a bha sinn 'n ar leannabaibh, bha sinn ann daorsa fuidh cheud fhòghlum an t saoghail: Ach 'n uair a thainig coi'-lionadh na h aimsir', chuir Dia a Mhac fein uaithe, a ghineadh o mhnaoi, a rinneadh fuidh 'n lagh, chum gu 'n saoradh è iadsan bha fuidh 'n lagh, ionnas gu fuigheamaid-ne uchd-mhacachd na cloinne. Agus do bhri' gur mic sibh, chuir Dia Spiorad a Mhic fein ann bhur croidhibh, ag èigheach, Abba, Athair, Uime sin cha seirbhiseach thu ni 's mò, ach mac; agus ma 's mac, is oighre fòs air Dia tre Chriosd.

*An Soisgeul.* Mhatth. i. 18.

AGus is mar so do bhi breith Josa Criosd: oir taireis do cheangal pòsaidh bhi air a dheanamh eidir a mhàthair Muire agus Joseph, roimh dhoibh dol cuideachd, fhuaradh torrach i o 'n Spiorad Naomh'. 'Nsin air bhi do Joseph a fear 'n a dhuine co'-thromach, agus gun toil aig' eisiomplair fhollasach a dheanamh dhi', bu mhiann leis a cur uaithe os ìseal. Ach ag smuaineadh na nithe-se dho, fèuch, dh fhoillsich aingeal an Tighcarna è fein da am bruadar, ag radh, A Joseph a mhic Dhaibhi, na biodh eagal ort do bhean Muire a ghabhail a' d'ion-

fuidh: oir an ni ata air a ghineamhuin innte, is o 'n Spiorad Naomhtha è. Agus beuraidh si mac, agus bheir thu Josa dh' ainm air; oir saoraidh sè a phobull fein o 'm peacaibh. (Agus rinneadh so uile, chum gu coi'-lionfadh an ni a dubhairt an Tighearna leis an fhàidh, ag radh, Feuch, bithidh maighdean torrach, agus beuraidh si mac, agus bheir iad Emmanuel dh'ainm air, 's ionnan sin re radh air na eidir-theangachadh, agus, Dia maille ruinn). 'N sinn air mosgladh do Joseph as a chodal, do rinn sè mar a dh'iarr aingeal a Thighearn' air, agus ghabh sè d'a ionnsaidh a bhean: agus nior aithin sè i gus an d'rug si a ceud mhac; agus thug sè Josa dh'ainm air.

---

## Timchiol-ghearradh CHRIOSD.

### *An Urnuigh.*

ADHE uile chumhàchdaich, a thug fai'near do Mhac beannuichte do thimchiol-ghearradh, agus a bhi umhla do'n lagh air son an duine; deonuich dhuinn fior thimchiol ghearradh an Spioraid, ionnas air bhi d' ar croidheachaibh agus d'ar ballaibh air a' bàsuchadh o gach an-mian Saoghalta agus feolmhor, gu'n tabhair sinn ann s gach uile nithibh umhlachd do d' thoil bheannuichte, trid an ti cheudna do Mhac Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* Rom. iv. 8.

IS beannuichte an ti nach cuir an Tighearna peacadh as a leith. Am bheil ma seadh am beannacha' so *teachd* air an timchioll ghearradh *amhain*, no fòs air an neo-thimchioll-ghearra'? Oir deireamaid gur mheasadh creidimh do Abraham mar fhìreantachd. Cionnas ma seadh a mheasadh *dha* è? An ann 'n uair bha è san timchioll-ghearra', no san neo-thimchioll-ghearra'. Agus fhuair è comhar' an timchioll-ghearraidh, seula fìreantachd a' chreidimh a bha aige san neo-thimchioll-ghearra': chum gu 'm biodh è 'n a athair aca san uile a 'ta creidsin, san neo-thimchioll-ghearra': chum gu measfadh fìreantachd dhoibhsin mar an ceudna: Agus 'n a athair an timchioll-ghearraidh dhoibhsin ata ni amhain do'n timchioll-ghearra', ach mar an ceudna a 'ta 'g imtheachd ann an ceimnibh a' chreidimh sin ar n

athar

athar Abraham, a bha aige san neo-thimchioll-ghearra'. Oir ni b' ann tre 'n lagh a thugadh an gealla' do Abraham no d'a shiol, Gu'm biodh è 'n a oighre air an t saoghal, ach tre fhìreantachd a' chreidimh. Oir ma 'ta iadsan a bhuineas do 'n lagh 'n an oighreachaibh, ata creidimh air a dheanamh diomhaoin, agus an gealla' gun bhri'.

*An Soisgeul.* Luc. ii. 15.

AGus tharladh, mar'a dh'fhalbh na h aingeil uatha gu neamh, gu'n dubhairt na buachaillean r'a chèile, Rachamaid a nois' eadhon do Bhetlehem, agus faiceamaid an ni so a rinneadh, a dh'fhoillsich an Tighearna dhuinne. Agus thainig iad gu grad, agus fhuair iad Muire agus Joseph, agus an leanabh 'n a luidhe sa phrasaich. Agus an uair a chunnairc iad *sin,* dh'aithris iad an ni a dh'innseadh dhoibh mu thimchioll an leinibh sin. Agus ghabh gach neach a chuala so, iongantas ris na nithibh sin a dh' innseadh dhoibh leis na buachaillibh. Ach ghleidh Muire na nithe sin uile, ag beachd-smuainteachadh orra 'na croidhe. Agus phill na buachaillean, a' tabhairt glòir' agus molaidh do Dhia, air son nan nithe sin uile a chual' agus a chunnaic iad, a reir mar a dubhradh riu. Agus an uair a choi'-lionadh ochd laith' chum an leanabh a thimchioll-ghearradh, thugadh JOSA a dh' ainm air, eadhon an t ainm a ghoir an t aingeal deth mun do ghabhadh sa bhroinn è.

¶ *Foghnuidh an Urnuigh, an Litir, agus an Soisgeul ceudna air son gach la 'n deigh sin, gu foillseachadh Chriosd.*

---

## An foillseachadh no Taisbeineadh, CHRIOSD do na Cinnich.

*An Urnuigh.*

O Dhe, a dh' fhoillsich t-aon ghinn Mhic do na Cinnich le treorachadh reulta, deonuich gu tròcaireach, gu 'm suidh sinn-ne aig am bheil eolas ort a noise tre chreidimh seilbh, ann a do Dhiadhachd ghlòrmhor an deigh na beatha so, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* Ephes. iii. 1.

AIR an àdhbar ſo, *'ta* miſe Pòl prìoſunach Ioſa Crioſd, air bhur ſonſa, a Chinneacha; ma chuala ſibh mu fhrithealadh gràis De, a thugadh dhamh-ſa d'ar taobh-ſa: gu'n d' rinn sè aithnichte dhamh-ſa tre fhoillſeachadh, an rùn-diomhair mar a ſgriobh mi roimhe gu h aith-ghearr', leis am feud ſibh air dhuibh a leughaadh, m' eòlas ann rùndiomhair Chrioſd a thuigſinn ni ann an lìnnibh eile air nach d' thugadh fios do chlann nan doine, mar ata è 'noiſe air fhoillſeachadh d'a abſtolaibh naomha agus do na fàidhibh trìd an Spioraid; gu'm biodh na Geindilich 'n an co'-oighreachaibh, agus 'n an co'-chorp, agus 'n an luchd co'-pairt d'a ghealla'-ſan ann Crioſd, trìd an t ſoiſgeil: air an d rinneadh miſe a'm' mhiniſteir, a reir tiodhlaic gràis De a thugadh dhamh, a reir oibreachadh eiſeachdacha cumhachd-ſan. Dhamh-ſa, a's lugha na naomhaibh uile, thugadh an gràs ſo, ſaibhreas Chrioſd nach feudar a rannſachadh, a ſhearmonachadh a' meaſg nan Geintileach; agus gu 'n deanainn ſoilleir do na h uile *dhaoinibh*, creud è comun an rùin-diomhair ſin, a bha folaichte ann Dia o thoiſeach an t ſaoghail, a chruthaich na h uile nithe trìd Joſa Crioſd: chum gu'n deantadh aithnichte 'noiſe do uachdranaibh agus do chumhachdaibh ann an *ionadaibh* neamhaidh, leis an eaglais, gliocas eagſamhuil Dhe, reir an ruin ſhiorruidh a rùnaich sè ann Joſa Crioſd ar Tighearna: ann s a' bheil againn dànachd agus ſlighe dol a ſteach ann am muinghin trìd a chreidimh ſin.

*An Soiſgeul.* Matth. ii. 1.

AGus an uair a rugadh Joſa am Betlehem *thìr* Juda, ann laithibh Joraith an righ, fèuch, do thainig Draoithe o'n àrd an ear gu Hieruſalem, ag radh, C'àit' am bheil righ ùd nan Judhach ata air a bhreith? oir chunnaire ſinne a reult ſan àird an ear, agus ata ſinn air teachd a thabhairt adhraidh dha. An uair a chual' Joraith an righ *ſin*, bha sè fuidh thrioblaid, agus Hieraſalem uille maille ris. Agus air cruinneachadh nan àrd-ſhagarta uile dha, agus ſcriobhaichean a' phobuill, dh' fheòraich sè dhiubh c'àit' an raibh Crioſd gu bi air a bhreith. Agus a dubhairt siad ris, Am Betlehem *thìr* Juda: oir is mar ſo do ſcriobhadh leis an fhàidh; Agus thuſa Bhetlehem ann tìr Juda, cha tu idir is lugha a' meaſg phrionnſaidh Juda: oir aſadſa do thig an t Uachdaran a ſdiuras mo phobull Iſrael. Ann an ſin

air

air do Joraith na daoine glic' a ghairm os ìseal d'a ionnsuidh, dh'fheòruich fè dhiubh gu ro-gheur creud an t àm an d'fhoillsicheadh an reult. Agus air an cur gu Betlehem dha, a dubhairt fè, Im'ichibh, agus iarruibh gu dichiollach an naoidhean, agus 'n deigh fhaghail dhuibh, innsibh dhamsa è, chum gu rachamsa fein, agus gu deanam adhradh dha. Agus air cluinntin an righ dhoibh dh'imich iad, agus fèuch, do chuaidh an reult a chunnaire iad fan àird an ear rompa, gus an d'thainig fi agus ftad fi os cionn an ionaid ann raibh an naoidhean. Agus air faicfin na rèilte dhoibh, do rinn fiad gàirdeachas le h aoibhneas ro-mhòr. Agus air dol a fteach dhoibh do 'n tigh, fhuair iad an naoidhean am fochair a mhàthar Muire, agus do thuit iad fios, agus rinn fiad adhradh dhò: agus air fofgladh an ionmhais dhoibh, thug iad dha tiodhlaca'; òr, agus tùis, agus mirr. Agus air faghail rabhaidh o Dhia am bruadar, gun iad a philltin dh'-ionnsuidh Joraith, chuaidh iad d'an dùthaich fein air flighe eile.

---

## An Ceud Domhnach an Deigh an Taifbeanaidh.

### *An Urnuigh.*

O Thighearna, tha finn a' guidhe ort gu'n gabha tu gu tròcaireach ri urnuighean do phobuil ata gairm ort, agus deonuich gu 'm bi beachd agus eolas ac' air na nithibh bu choir dhoibh a dheanamh, agus gu'm bi gràs agus neart aca chum an ceudna a choi'lionadh gu fìrineach, trid Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* Romh. xii. 1.

AIR an àdhbhar fin guidheam oirbh, a bhràithre, tre throcairibh Dhe, ar cuirp a thabhairt 'n am beo-iobairt, naomha, thaitneach do Dhia, *ni a's è* bhur feirbhis reufonta. Agus na bithidh air bhur cumadh ris an t faoghal fo: ach bithibh air bhur cruth-atharrachadh tre ath-nuadhachadh bhur n inntin, chum gu'n dearbh fibh creud i toil mhaith, thaitneach, agus dhiongmh lta fin De. Oir deiream tre a' ghràs a thugadh dhamh-fa, ris gach uile 'n ar meafg, gun fmuainteachadh *uime fein* ni 's àirde na 's còir dha fmuainteachadh; ach fmuainteachadh

chadh am meafarrachd, a reir mar a roinn Dia ris gach uile neach tomhas a' chreidimh. Oir mar ata mòran bhall againn ann aon chorp, agus cha 'n 'eil aig gach uile bhall an aon oifig: Amhuil fin ge do tha finne 'n ar mòran, is aon chorp ann Criofd finn, agus is buill finn gach aon fa leith d'a chéile.

*An Soifgeul.* Luc. ii. 41.

AGus chuaidh a phàranta' gach bliadhna gu Hierufalem, aig feifd na caifge. Agus air bhi dha dà-bhliadhna-dheug a dh' aois, chuaidh iad fuas gu Hierufalem, a reir gnàth' na fèifde· Agus air coi'-lionadh nan làethe fin doibh, 'n uair a phill iadfa', dh'fhan an leanabh Jofa 'n an diaigh ann Hierufalem; agus ni'n raibh fios aig Jofeph no aig a mhàthair *air fin.* Ach air dhoibh a fhaoilfin gu'n raibh è fa chuideachd, dh'imich iad aftar là; agus dh'iarr iad è 'meafg an cairdean, agus an luchd eòlais. Agus an t ann nach d'fhuair iad è, phill iad gu Hierufalem, 'g a iarruidh. Agus tharladh 'n diaigh thri laith', gu'n d'fhuair fiad è fan teampul, 'n a fhuidhe a' meadhon an luchd teagaifg, faraon 'g an eifdeachd, agus a' cur cheiftean orra. Agus ghabh a' mhuintir a chual' è uilè iongantas r'a thuigfe agus r'a fhreagraibh. Agus air dhoibh fhaicfin, ghlac ua'bhas iad: agus a dubhairt a mhàthair rìs, A mhic, c'ar fon a rinn thu mar fo oirne? fèuch, bha t athair agus mife gu brònach ga d'iarruidh. Agus fa dubhairt eifean riu, C'ar fon a bha fibh ga m'iarruidh? nach raibh fhios agaibh gu'm bu chòir dhamhfa bhi mu ghnothuichibh m' Athar? Agus cha do thuig iadfan an ni a labhair è riu. Agus chuaidh è fios maille riu, agus thainig è gu Nafaret, agus bha è umhal doibh: ach ghleidh a mhàthair na nithe fin uile 'n a croidhe. Agus thainig Jofa air aghaidh ann an glicocas agus am mèudachd, agus ann an deadh-ghean aig Dia, agus aig doinibh.

---

## An Dara Domhnach an deigh an Taifbeanaidh.

*An Urnuigh.*

ADhe uile chumhachdaich agus fhiorruidh, ata riaghladh nan uile Nithe air neamh agus air talamh; eifd gu tròcaireach

ach ri Achanuich do phobull, agus deonuich dhuinn do ſhìothchaimh feadh uile laethibh ar beatha, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* Rom. xii. 6

UIme ſin air bhi do thiodhlacaibh eagſamhail againn, a reir a' ghrais a thugadh dhuinn, ma 's fàidheadoireach, *deanamaid fàidheadhoireachd* do reir tomhais a' chreidimh: No ma ma 's mhiniſtreileachd, *thugamaid aire* d'ar miniſtreileachd no an ti a theagaisgas, *thugadh è aire* d'a theagaſg: No an ti a bheir earail, *thugadh è aire* d'a earail: an ti a roinneas an *deirc*, *roinneadh è i* ann treibhdhireachd; an ti a rioghlas, *deanadh sè è* maille re dùrachd; an ti a ni tròcair, *deanadh sè è* gu ſuilbhir. *Biodh bhur* gràdh gun cheilg. Biodh grain agaibh do'n olc, leanaibh gu dlù' ris an ni a 'ta maith. *Bithibh* teo-chroidheach d'a chéile, le gràdh bràthaireil, ann onoir a' toirt toiſeach gach aon d'a chéile: Gun bhi leaſg ann gnothuichibh: dùrachdach 'n ar ſpiorad; a deanamh ſeirbhis do'n Tighearna; a deanamh gàirdeachais ann dochas: foighidneach ann trioblaid; mairtheanach ann an urnuigh; a' co'roinn re uireasbhuidh nan naomh; a' gnàthachadh aoidheachd. Beannuichibh an dream a'ta deanamh geur-leanmhuin oirbh: beannuichibh, agus na mallaichibh. Deanaibh gairdeachas maille riu-ſan a'ta re gàirdeachas, agus caoi'maille riu-ſan a'ta re caoi'. Gu ma h aon toil dhuibh r'a chéile. Na biodh bhur cion air nithibh àrd, ach cuiribh ſibh fein ann coi'-inbhe riu-ſan a'ta ioſal.

*An Soiſgeul.* Join ii. 1.

AGus air an treas là bha pòſadh ann Cana na Galilee; agus bha màthair Joſa ann ſin. Agus ghoireadh Joſa fòs, agus a dheiſciobul, chum a' phòſaidh. Agus air teireachdain do'n fhion, a dubhairt màthair Joſa ris, Cha 'n 'eil fion aca. A dubhairt Joſa ria, Creud mo gnothuchſa riut, a bhean? cha d' thainig m' uair-ſe fòs. A dubhairt a mhàthair ris an luchd frithealaidh, Ge b'è ni a their è ribh, deanaibh è. Agus bha ann ſin ſea ſoithiche cloiche am bu ghnà' uiſg' a chur, a reir gnàth' glanaidh nan Judhach, a ghabhadh dà fheircin no tri gach aon aca. A dubhairt Joſa riu, Lionaibh na ſoithiche le uiſge. Agus lion ſiad iad gus am beul. Agus a dubhairt ſè riu, Tairngibh a nois', agus thugaibh chum uachdarain na

féiſde

feisde. Agus thug iad *ann è*. 'Nuair a bhlais uachdaran na feisd' an t uisg' a rinneadh 'n a fhion, (agus cha raibh fhios aige co as a thainig è; ach bha fhios aig an luchd frithealaidh a tharruing an t uisge) ghoir uachdaran na feisd' am fear-nua'-pòsda, agus a deir sè ris, Cuiridh gach uile dhuine fion maith a làthair air tùs; agus 'n uair a dh' òlas daoine gu leòr, ann sin *am fion* a's measa: *ach* ghleidh thus' am fion maith gus a noise. An toiseach so mhiorbhuilibh rinn Josa ann Cana na Galilee, agus dh'-fhoillsich sè a glòir; agus chreid a dheisciobuil ann.

---

## An Treas Domhnach an Deigh an Taisbeanaidh.

*An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich agus shiorruidh, amhairc gu tròcaireach air ar n anmhaineachdaibh, agus ann ar uile chunnartaibh agus riachdanais sin amach do lamh dheas ga'r comhnadh agus ga'r teasairgin, trid Josa Criosd ar Tighearna.

*An Litir.* Rom. xii. 16.

NA bithibh glic 'n ar bar'àil fein. Na diolaibh olc air son uile do dhuin' air bith Ull'uichibh nithe ciatfach am fia'nais nan uile dhaoine, Ma dh' fheudàs è bhi, mhèud 's ata ann comas duibhse, biodh siothcaint agaibh ris gach uile dhaoinibh *A chàirde* gràdhach, na deanaibh dioghaltas air bhur son fein, ach thugaibh àite do 'n fheirg: oir ata è sgriobhta, is leamsa an dioghaltas; iochdaich mi, deir an Tighearna. Uime sin ma bhios do nàmhad ocrach, thoir biadh dha; ma bhios è tartmhor, thoir deoch dha; oir le so a dheanamh carnaidh tu eibhle teine air a cheann. Na d' thugadh an t olc buaidh ort, ach beir-se buaidh air an olc leis a' mhaith.

*An Soisgeul*, Matth viii. 1.

AGus tairies teachd o'n t sliabh dha, lean cuideachd mhòr è. Agus fèuch, thainig lobhar, agus thug sè onoir dha, ag radh, A Thighearna, ma's toil leatsa, is comasach thu air

mise

mise a ghlanadh. Agus shìn Josa amach a làmh, agus bhean è ris, ag radh, Ata mi toileach, bi thusa glan. Agus air ball bha a loibhre air a glanadh. Agus a dubhairt Josa ris, Fèuch nach innis thu do dhuine air bith, ach im'ich, taisbein thu fein do 'n t sagairt, agus beir chuige an tiodhlacadh a dh' àithin Maois, mar fhiadhnuis dhoibh. Agus air dol do Josa steach do Chapernaum, thainig d'a ionnsuidh Caiptin cheud, a' guidheadh air, agus ag radh, A Thighearna, ata m' òglaoch 'n a luidh' a stigh am pairilis, *agus* air a phianadh gu ro-iomarcach. A deir Josa ris, Thig mise agus slànuichidh mi è. Agus air freagairt do'n Chaiptin a dubhairt sè, A Thighearna, cha 'n fhiu mise thusa a theachd asteach fa m' chleith: ach amhàin abair am focal, agus slànuichear m' òglaoch. Oir is duine mise fèin ata fui' ùghdarras, aig am bhuil saighdfhearra fum: agus deirim ris an fhear so, Im'ich, agus im'ichidh sè: agus ris an fhear so Thig, agus thig sè: agus ra m' shearbhanta, Dean so, agus ni sè è. Air cluinntin so do Josa, ghabh sè iongantas, agus a dubhairt sè ris a' mhuintir a bha 'g a leantuin, Gu firinneach a deirim ribh, nach d'fhuair mi creidimh co-mòr as so, ann an Israel fein. Agus a deirim ribh, gu'n d'thig mòran o 'n àird an ear, agus on aird an iar, agus suidhidh iad maille re Abraham, agus Isaac, agus Jacob, ann an Rioghachd nèimh'. Ach tilgear clann na rioghachd ann dorchadas ata leith amuigh: bithidh ann sin gul agus gearradh fhiacall. Agus a dubhairt Josa ris a' chaiptin cheud, Im'ich romhad, agus biodh dhuit a reir mar á chreid thu. Agus shlànuicheadh a shearbhanta air an uair sin fein.

---

## An Ceathramh Domhnach an deigh an Taisbeanaidh.

### *An Urnuigh.*

O Dhe, aig am bheil fios gu bheil sinn air ar suidheachadh ann a' meadhon chunnartan co mhòr agus co lionmhor, air achd le anmhuineachd ar Natuir a 's nach urrain sinn do ghna seasamh dìreach; Tabhair dhuinn a leithid a neart agus a dhìdin, 's a chumas suas sinn ann sna h-uile chunnartaibh, agus a ghiulanas trid gach uile bhuaidhreadh sinn, tre Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* Rom. xiii. 1.

BIodh gach anam umhal do na h àrd chumhachdaibh. Oir cha'n 'eil cumhachd ann ach o Dhia: agus na cumhachda a 'ta ann, is ann o Dhia a dh' orduicheadh iad. Air an àdhbhar ſin ge b'è air bith a chuireas ann aghaidh a chumhachd, ata ſe cur ann aghaidh òrduigh Dhe: agus iadſan a chuireas 'n a aghaidh, gheibh ſiad breitheanas dhoibh fein. Oir cha 'n 'eil uachdarain 'n an àdhbhar eagail do dheadh oibribh, ach do dhroch oibribh. Uime ſin am miann leat bhi gun eagal an uachdarain ort? dean am maith, agus gheibh thu cliu uaithe. Oir is eiſean ſèirbhiſeach Dhe chum maith dhuit. Ach ma ni thu an t olc, biodh eagal ort; oir cha 'n ann gu diomhaoin ata sè giùlan a' chloidheimh: oir is è ſeirbhiſeach Dhe, 'n a dhioghaltoir feirg air an ti a ni olc. Uime ſin is eigin bhi umhal, ni h ann amhain air ſon feirge, ach fòs air ſon coguis Oir air an àdhbhar ſo ata ſibh toirt cis *dhoibh* fòs: oir is iad ſeirbhiſich Dhe iad, a' sìr-fheitheamh air an nì ſo fein. Air an ádhbhar ſin thugaibh do gach uile neach an dlighe fein: cain dha-ſan d'an *dlighear* càin, cìs dha-ſan d'an *dlighear* cìs, èagal dha-ſan d'an *còir* eagal, agus onoir dha-ſan d'an *còir* onoir.

*An Soiſgeul.* Matt. viii. 23.

AGus air dol dhòſan a ſteach do'n luing, lean a dheiſciobuil è. Agus fèuch, dh'eirich ſtoirm mhòr air an fhairge, ionnas gu'n d'fholaich na tonna an lòng: ach bha eiſean 'n a chodal Agus thainig a dheiſciobuil d'a ionnſuidh, agus dhùiſg iad è ag radh, A Thighearna, teaſairg ſinn ata ſinn cailte. Agus a dubhairt ſè riu, Creud fa 'm bheil ſibh eaglach, ſibhſe air bheag creidimh? Ann ſin dh'eirich ſè agus chronuich ſè na gaotha agus an fhairge, agus bha ciuineas mòr ann. Ach ghabh na daoine iongantas, ag radh, Creud è ghnè dhuine ſo, gu bheil na gaotha fein agus an fhairge umhal dha? Agus air teachd dha do'n taoibh eile, gu tìr nan Geirgiſineach, thachair dias do dhaoinibh air ann an raibh deamhain, teachd amach as na tuamaibh, agus *bha iad* ro-gharg, ionnas nach feudfadh duine air bith an t ſlighe ſin a ghabhail. Agus fèuch, ghlaoidh iad, ag radh, Creud è ar gnothuchne riut, Joſa a Mhic Dhe? An d' thainig thu ann ſo d'ar pianadh roimh' an ám? Agus bha treud

mhòr

mhòr do mhucaibh am fad uatha, ag inealtradh Agus dh'iarr na deamhain dh'athchuinge air fin, ag radh, Ma thilgeas tu amach finn, leig dhuinn dol fan treud mhuc ud. Agus a dubharit fè riu, Im'ichibh. Agus air dol amach dhoibh, chuaidh fiad annfan trèud mhuc: agus fèuch, do ruidh an treud mhuc uile gu dian fios air ionad corrach, do'n chuan; agus chailleadh fna h uifgibh iad. Agus theich na buachaillean, agus chuaidh iad do'n bhaile, agus dh'innis iad na nithe-fe uile; agus fòs na thachair dhoibhfin ann an raibh na deamhain. Agus fèuch, chuaidh am bail' uile amach chum Jofa a chomhlachadh, agus an uair a chunnairc è, ghuidh iad air im'eachd as an criochaibh-fin.

---

## An Cuigeamh Domhnach an Deigh an Taifbeanaidh.

*An Urmuigh.*

O Thighearna, guidhemid ort t-Eaglais agus do theaghlach a ghleidheadh do ghna ann a d' t-fhior chreidimh, chum an dream ata leigeadh an taic amhain air dòchas do ghràis neamhaidh, gu'm bi iad gu brath ar an dion le d' mhòr chumhachd, trid Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* Col. iii. 12.

Ume fin cuiribhfe umaibh (mar dhaoine taghta Dhe naomha agus ionmhuinn) tiom-chroidhe thròcaire, caomhalachd irioflachd inntin, macantas, fad-fhulangas; a' giùlan le chèile, agus a' maitheamh d'a cheile ma 'ta cùisghearain aig neach ann aghaidh neach: amhuil mar a thug Criofd maitheanas dhuibhfe, deanaibhfe mar an ceudna. Agus thar nanithibh fo uile, *cuiribh umaibh* feirc, ni a 's è coi'-cheangal na foirfeachd. Agus biodh sìth Dhe a' riaghladh ann bhur croidhe, chum am bheil fibh fòs air bhur gairm ann an aon chorp; agus bithibh taingeil. Gabhadh focal Chriofd comhnuidh annaibh gu faibhir fan uile ghliocas; a' teagafg agus a' comhairleachadh a chèile le falmaibh, agus laoidibh, agus cantaicibh fpioradail, a' deanamh ciuil do'n Tighearna le gràs

 ann

ann bhur croidhe. Agus ge b'è ni air bith a ni fibh ann am focal no ann gniomh, deanaibh na h uile *nithe* ann ainm an Tighearna Jofa, a' toirt buidheachais do Dhia eadhon an 't Athair trìd-fin.

*An Soifgeul,* Matth. xiii. 24

IS cofmhuil rioghachd neimhe re duine a chuir fiol maith ann a fhearann: agus ann uair a bha daoine 'n an codal, thainig a namhaid agus chuir fè cogal a' meafg a' chrui'neachd, agus dh'imthich fè roimhe. Ach an uair a thainig an t arbhar fui' dhèis, agus a thug fè amach a thoradh, dh'fhoillfich an cogal è fein mar an ceudna. Agus air teachd do fheirbhifeachaibh fhir-an-tighe, a dubhairt fiad ris, A Thighearna, nach do chuir thufa fiol maith ann a t fhearam? c'àite ma feadh as an d'fhuair fè an cogal? A dubhairt eifean riu, Rinn nàmhaid éigin fo. Agus a dubhairt na feirbhifich ris, An aill leat uime fin gu'n teid finne agus gu'n cruinnich finn r'a chéile iad? Ach a dubhairt eifean *riu,* Ni h àill; air eagal ag cruinneachadh a' chogail duibh, gu fpion fibh an crui'neachd maille ris. Leigibh leo fàs araon gus *an d'thig* am foghmhar: agus ann àm a fhoghmhaire a deir mife re m' luchd-buanaidh, Cruinnichibh air-tùs an cogal, agus ceangluibh è 'n a phunnanuibh chum a lofgaidh: ach cruinnichibh an crui'neachd do m' fgiobol.

---

## An Seathamh Domhnach an Deigh an Taifbeanaidh.

*An Urnuigh.*

O Dhe, aig an raibh do Mhac beannuichte air fhoillfeachadh, do chum gu'n fgriofadh è oibreadh an diabhoil, agus gu'n deanadh fe finn-ne 'n ar Mic do Dhia, agus 'n ar 'n oighribh air beatha fhiorruidh, Deonuich dhuinn, tha finn a' guidhe ort, air bhi do'n dòchas fo againn, gu 'n glan finn finnfein, eadhon mar ata eifin glan; a chum a' nuair a dh'fhoillfichear a ris è le cumhachd agus le glòir mhòr, gu 'm bi finn air ar deanamh cofmhuil ris 'n a rioghachd fhiorruidh ghlòrmhor fein

fein, ſann ionad, Maille riutſa O Athair, agus riutſa O Spioraid Naoimh, s am bheil è beo a riaghlachadh aon Dia gu brath, Saoghal gun chrìch. Amen.

*An Litir.* 1. Join. iii. 1.

FEuchaibh, ciod a' ghnè graidh a thug an t Athair dhuinne, gu'n goirteadh clann De dhinn: uime ſin ni 'n aithne do'n t ſaoghal ſin do bhri' nach b' aithne da eiſean. A mhuintir mo graidh, 'noiſe is ſinne mic Dhe, agus ni 'n ſoilleir fòs ciod a bhitheas ſinn: ach ata fhios againn, 'n uair a dh' fhoillſichear eiſean, gu'm bi ſinn coſmhuil ris: oir chi ſinn è mar ata è. Agus gach uile neach aig am bheil an dochas ſo ann-ſan, glanaidh sè è fein, amhuil ata eiſean glan. Ge b'è neach a ni peacadh, tha è mar an ceudna a' briſeadh an lagha. Agus ata fhios agaibh gu'n d'fhoillſicheadh eiſean chum ar peacaidh-ne thoirt air falbh; agus ni bheil peacadh ſam bith ann ſan. Gach uile neach a dh' fhanas ann-ſan, cha dean è peacadh: ge b'è air bith a pheacaicheas, cha'n fhaca sè eiſean, agus cha raibh eolas aige air. A chlann bheag, na mealladh neach air bith ſibh: an ti a ni fìreantachd, is fìrean è, amhuil is fìrean eiſean: an ti a ni peacadh, is ann o'n diabhol ata è; oir tha an diabhol a' peacachadh o thùs. Is ann chum na crìche ſo a dh' fhoillſicheadh Mac Dhe, chum gu'n ſgrioſadh è oibridh an diabhoil.

*An Soiſgeul.* Matth. xxiv. 23.

ANN ſin ma deir aon duine ribh, Fèuch, *ata* Crioſd ann ſo, no ann ſùd: na creidibh è. Oir eir'idh Crioſdanna brèige, agus ni ſiad comharthaidh agus miorbhuile mòra, ionnas gu mealladh ſiad (nam feudadh è bi) na daoine taghta fein. Fèuch, dh'innis mi dhuibh *è* roi'-laimh. Uime ſin ma deir ſiad ribh, Fèuch, ata ſè ſan fhàſach, na rachaibh amach: fèuch, *ata ſè* ſna ſeomraichibh uaigneach, na creidibh *ſin.* Oir a reir mar a thig an dealanach o'n àird an ear, agus a dhealruicheas i gus an àird an iar: mar ſin mar an ceudna bhitheas teachd Mhic an duine. Oir ge b'è ball am bi a' chairbh, is ann an ſin a chruinnichear na h ioluirean. Air ball an diaigh trioblaid nan' là'ith' ud, dorchuichear a' ghrian, agus ni'n tabhair a' ghealach a ſolus, agus tuitidh na reulta o neamh, agus bithidh cumhachda nan neamha air an crathadh. Agus ann ſin foillſichear comharth' Mhic

Mhic an duine ann neamh : agus ann ſin ni uile threibhe na talmhain bròn, agus chi ſiad Mac an duine a' teachd air nèulaibh nèimh', le cumhachd agus glòir ro-mhòir. Agus cuirfidh ſè 'mach Aingil le fuaim mhòir-na gall truimp, agus cruinnichidh ſiad a ſhluagh taght' o na ceithir gaothaibh, o leith iomal neimhe gus an leith iomall eile.

---

## An Domhnach d'an Goirrear Septuageſima, no an Treas Domhnach Roimh an Charmhas.

### *An Urnuigh.*

O Thighearna, guidhemid ort gu'n eiſdeadh tu gu fabharach re urnuigh do phobuil, chum gu'm bi ſinn-ne ata gu ceart air ar peanaſachadh air ſon ar coirreanna, air ar ſaoradh gu trocaireach le d' mhaitheas, chum glòir't-ainm, trid Joſa Crioſd ar Slanui'fhear, ata beo agus a' riaghladh maille riutſa agus ris an Spiorad Naomh, aon Dia gu brath, Saoghal gun chrìch. Amen.

### *An Litir.* 1. Cor. ix. 24.

NAch 'eil fhios agaibh iadſan a 'ta ruidh ann ſa bhlar-rèiſe, gu'n ruidh iad uile, ach is aon duin' a gheibh an geall ? gu ma h amhuil a ruidheas ſibhſe, ionnas gu'n glac ſibh *an geall* Agus ata gach uile ghleachdoir meaſarra ann ſna h uile nithibh : noiſe, ata iadſan a' *deanamh ſin* chum 's gu'm fuigh iad crún truaillidh, ach ſinne *air ſon crùin* neo-thruaillidh. Uime ſin is amhuil a ruidheamſa, ni h ann mar gu neo-chinnteach : is amhuil a chogam, ni h ann mar neach a bhuaileas an t aidhear : Ach trom-bhuailean mo chorp, agus cuiream fuidh ſmachd è : an t eagal air chor ſam bith taireis damh *an ſoiſgeul* a ſhearmonachadh do dhroing eile, gu'n cuir'ear mi fein air cul.

### *An Soiſgeul,* Matth xx. 1.

OIR is coſmhuil rioghachd Neimh' re fear-tighe, a chuaidh amach moch air mhaidin a thuaraſdlachadh luchd oibre

d'a

d'a ghàradh fìona. Agus taireis da còrdadh ris an luchd oibre air pheghinn *Romhanaich* ſan là, chuir ſè g' a ghàradh fiona iad. Agus air dol amach dha timchioll na treas uaire, chunnairc ſè droing eile 'n an ſeaſamh diomhanach air a' mhargadh, agus a dubhairt ſè riu, Im'ichibhſe mar an ceudna do'n gharadh fhìona, agus ge b'è ni a bhitheas ceart, bheir mi dhuibh è. Agus dh'imich ſiad. Air dol amach dha mu timchioll na ſeathadh agus na naothadh uair', rinn ſe mar an ceudna. Agus air dol amach dha mu thimchioll na h aon-uair-deug, fhuair ſè dream eile 'n an ſeaſamh diomhanach, agus a deir ſè riu, C'ar ſon ata ſibh 'n ar ſeaſamh ann ſo ſeadh an là diomhnanach? A deir ſiad ris, Chionn nach do thuaraſdaluich duine air bith ſinn. A deir ſè riu, Im'ichibhſe mar an ceudna do'n ghàradh fhìona, agus ge b'é ni ata ceart, gheibh ſibh è. Agus air teachd do'n fheaſcar, a deir tighearn' a' ghàraidh fhìona ſin r'a ſtiobhard, Gairm an luchd oibre, agus tabhair dhoibh an tuaraſdal, ag toiſeacheadh o 'n droing *a thainig* ſa dheireadh gu ruig na ceud *daoine*. Agus air teachd dhoibhſin *a thuaraſdaluicheadh* mu thimchioll na aon-uair-deug, fhuair gach duine dhiubh peghinn. Ach air teachd do'n cheud dream, ſhaoil iad-ſa gu 'm fuigheadh iad ni bu mhò, ach fhuair gach aon diubh mar an ceudna peghinn. Agus air dhoibh fhaghail, rinn ſiad monmhor ann aghaidh fhir-an-tighe, ag radh An dream ſin *a thainig* fa dheireadh, ni 'n d'rinn ſiad *obair* ach aon uair, agus chuir thu iad ann coimhmeas ruinne, a dh'iomchair uallach agus teas an là. Ach air freagairt dha-ſan, a dubhairt ſè re fear dhiubh, A charaid, ni 'm bhuileam a' deanamh eacoir ort: nach do chòird thu rium air pheghinn? Tog leat do chuid fein, agus im'ich romhad: 's i mo thoils' a thabhairt do'n ti ſo *a thainig* fa dheireadh, mar *a' thug mi* dhuitſe. Nach 'eil è ceaduichte dhamhſa an ni a's toil leamh a dheanamh re m' chuid fein? am bheil do ſhùils' olc, air ſon gu bhuil miſe maith? Is mar ſin bithidh an droing dheireannach air thoiſeach, agus an droing *ata* air thoiſeach air dheireadh: oir ata mòran air an gairm, ach beag air an tagha'.

An

## An Domhnach d'an goirrear Sexagefima, no an dara Domhnach roimh a Charmhas.

### *An Urnuigh.*

O Thighearna Dhe, ata a' faicfin nach 'eil finn a' cur ar n' earbfa ann nì air bith ata finn fein a' deanamh; deonuich gu 'm bi finn le d' chumhachd air ar dion gu tròcaireach an aghaidh gach amhghair, trid Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* 2 Cor. xi. 19.

OIR giùlainibh fibh gu toileach le amadanaibh, do bhrì gu bheil fibh *fein* glic. Oir fuil'gidh fibh ma bheir neach ann daorfa fibh, ma dh' itheas neach *fibh*, ma bheir neach bhur cuid *dhibh*, ma dh' àrdaicheas neach è fein, ma bhuaileas neach air an aghaidh fibh. Labhram thaobh eas-onoir, mar gu'm bitheamaid anmhunn: ach, ge b'è ni ann s a' bheil neach air bith dàna, (labhram gu h amaideach) ata mife dàna *ann* mar an ceudna. An Eabhruich iad? *is mar fin* mife mar an ceudna: An Ifraelich iad? *is mar fin* mife fòs: An fliochd do Abraham iad? *is mar fin* mife mar an ceudna: Am minifteiridh do Chriofd iad? (labhram mar dhuine micheillidh) 'taimfe os an ceann *fa chùis fo:* ann faothairibh ni's pailte, ann am buillibh ni 's ro mhò am prìofunaibh ni 's trice, am bàfaibh gu minic. Fhuair mi o na h Iudhachaibh cuig uaire dà fhicheadh *buille* ach a h aon. Ghabhadh do fhlataibh orm tri uaire, chlochadh mi aon uair, dh' fhuiling mi lòng-bhrifeadh tri uaire; la agus oidhche bha mi fan doimhnè: ann turufaibh gu minic, ann gàbha aimhnichean. ann cuntartaibh mheirleach, ann cuntartaibh o m' chinneach *fein*, ann cuntartaibh o na Geintileachaibh, ann cuntartaibh fa' bhaile, ann cuntartaibh fan fhàfach, ann cuntartaibh fan fhairge, ann cuntartaibh 'meafg bhràithre fallfa; ann fgìos agus am brifeadh croidhe, am fairibh gu minic, ann ocras agus ann tart, ann trofgaibh gu minic, am fuachd, agus ann lom-nochdaidh. Bharr air na nithibh a 'ta ann leith 'muigh, an ni a 'ta teachd orm gu lathail, cùram nan eaglaifean uile. Co a'ta lag, agus nach bheilimfe lag? co a ta' fighail oilbheim, agus nach 'eil mife air mo lofgadh? Mas eigin damh uail a dheanamh, is ann as na nithibh a bhuineas

do 'm anmhuinneachd a ni mi uaill. 'Ta fios aig Dia agus Athair ar Tighearna Iofa Crofd, a 'ta beannuichte gu ſiorruidh, nach 'eil mi deanamh bréige.

*An Soiſgeul.* Luc. viii. 4.

AGus 'n uair a chruinnich ſluagh mòr, agus a tbainig iad as gach baile d'a ionnſuidh, labhair è ann an coſamhlachd riu: Chuaidh Sioladair amach a chur a ſhil: agus ag cur da, thuit cuid re taoibh an ròid, agus ſhaltradh ſios è, agus dh'ith èunlaith an aidheir ſuas è. Agus thuit cuid eil' air carraig, agus air fàs da, ſhearg ſè, do bhri' nach raibh ſùgh aige. Agus thuit cuid eile a' meaſg droighinn, agus air fàs do'n droighionn maille ris, thachd ſe è Agus thuit cuid eile air talamh maith, agus dh'fhas è ſuas, agus thug è toradh uaithe a cheud uiread *'ſ' n chuireadh*. Agus air dha na nithe ſin a radh, ghlaodh è, Ge b'è aig am bheil cluaſa chum eiſteachd, eiſdeadh è. Agus dh'fhioſraich a dheiſciobuil deth, ag radh, Creud è an coſamhlachd ſo? Agus a dubhairt eiſean, Thugadh dhuibhſe eolas fhaghail air rùn diomhair Rioghachd Dhe; ach do chàch ann coſamhlachdaibh; ionnas aig faicſin doibh nach faiceadh iad, agus ag cluintinn doibh nach tuigéadh iad. Ach is è ſo an coſamhlachd: Is è'n ſiol focal De. Iadſan re taoibh an ròid, is iad ſin a dh'eiſdeas: 'n a dhiaigh ſin ata 'n Diabhol a' teachd, agus a' tog'ail air falbh an fhocail as an croidhibh, 'n t eagal gu'n creideadh iad agus gu 'm biodh iad air an ſabhaladh. An dream air a' charraig, *is iad ſin iadſa'*, 'n uair a dh'eiſdeas iad, a ghabhas' am focal d'an ionnſuidh le gairdeachas; agus cha 'n 'eil aca ſo freumh, *muintir* a chreideas rè tamuill, agus ann àm buaireidh ata tuiteam air falbh. Agus an ni ud a thuit a' meaſg droighinn, is iad ſin an dream a dh'eiſdeas, agus air dhoibh dol amach, ata ſiad air an tachdadh le cùram, agus le ſaibhreas, agus le ſaimhe na beatha *ſo*, agus nì 'm bheil iad a' toirt toraidh uatha chum foirfeachd. Ach an ni ud *a thuit* ſan talamh mhaith, is iad ſin iadſan, air dhoibh am ſocal eiſdeachd, ata 'ga choimhead ann an croidhe trei'-dhireach agus maith, agus a' toirt toraidh uatha le foighidin.

## An Domhnach d'an goirrear Quinquagesima, no an Domhnach roimh a Charmhas.

### *An Urnuigh.*

O Thighearna, a theagais dhuinn, nach 'eil feum air bith 'n ar n-uile ghniomhara as eugmhais carthanachd ; cuir do Spiorad Naomh, agus doirt ann ar croidheachan tiodhlacadh ro 'oir-dhearc sin na carthanachd, fior cheangal na sioth agus nan uile Shubhailceadh, nì co air bith ata beo as eugmhais ata se air a mheas marbh ann a d' làthairse. Deonuich so dhuinn air son t-aon Mhic Josa Criosd. Amen.

### *An Litir.* 1 Cor. xiii. 1

GE do labhrainn le teangaibh dhaoine, agus aingeal, agus gun ghradh agam, ata mi a m' phrais a ni fuaim, no a'm' chiombal a ni gleangarsaich. Agus ge do raibh agam faidheadoireachd, agus ge do thuiginn gach uile rùna-diomhair, agus gach uile eòlas ; agus ge do bhiodh agam gach uile *ghnè* creidimh, ionnas gu 'n atharraichinn sleibhte, agus mi gun ghràdh agam, ni bheil annam ach neo-ni. Agus ge do chaithinn mo mhaoin uile chum na bochdan a bheathachadh, agus ge do bheirinn mo chorp chum a losgaidh, agus gun gràdh agam, cha 'n 'eil tairbhe sam bith dhamh ann. 'Ta an gradh fad-fhulangach, *agus* caoimhneil ; cha ghabh an gradh farmad ; cha dean an gradh raiteachas, cha 'n 'eil è air a sheideadh suas, Cha ghiulain sè è fein gu mi chiatsach, cha 'n iarr è na nithe sin a bhuineas da fein, cha 'n 'eil è so bhrosnachaidh *chum feirge*, cha smuainich è olc sam bith. Cha dean è gàirdeachas, san ea-coir, ach ni è gàirdeachas san fhìrinn : Fuil'gidh è na h uile nithe, creididh è na h uile nithe, bithidh dòchas aige ris na h uile nithibh, giùlainidh sè na h uile nithe. Cha d' theid an gradh air cùl a choidhch': ach ma's faidheadoireachda *'ta ann*, theid iad air cùl ; ma's teangaidh, sguiridh siad ; ma's eòlas, cuir'ear air cùl è. Oir ata eòlas againn an cuid, agus ata sinn re faidheadoireachd ann cuid. Ach 'n uair a thig an ni a 'ta iom-lan, cuir'ear air cul an ni sin nach 'eil ach ann cuid. 'N uair a bha mi a'm' leanban, labhair mi mar leanban, thuig mi mar leanban, reusonaich mi mar leanban ; ach air fàs damh a'm' dhuine, chuir mi

na

na nithe leanabaidh air cùl. Oir ata ſinn a' faicſin ſan àm ſo gu dorcha' tre ghloin; ach ann ſin *chi ſinn* aghaidh re h aghaidh: ſan àm ſo is aithne dhamh ann cuid; ach ann ſin aithnichidh mi mar ata aithneadh orm fòs. Agus a noiſe fanaidh creidimh, dòchas, gràdh, na tri *nithe* ſo; ach *is è* 'n gradh a's mò dhiubh ſo.

*An Soiſgeul.* Luc. xviii. 31.

AGus ghabh Ioſa 'n dà-fhear dheug d'a ionnſuidh, agus a dubhairt ſe riu, Fèuch, ata ſinn a' dol ſuas gu Hieruſalem, agus bithidh gach uile nithe ata ſgriobhta leis na faidhibh mu Mhac an duine, air an coi'-lionadh. Oir bheir'ear thairis è do na cinneachaibh, agus theid fanoid a dheanamh air, agus maſluichear è, agus gabhar do ſhilibh air; Agus ſgiurſaidh agus marbhaidh ſiad è: agus air an treas là eir'idh ſè 'ris. Agus cha do thuig iadſan aon ni dhiubh ſo: agus bha na briathra ſo folaichte orra agus cha do thuig iad na nithe a dubhradh. Agus tharladh, 'n uair a dhruid è re Iericho, gu'n raibh dall àraidh'n a ſhuidhe re taoibh an ròid, ag iarraidh déirce. Agus air cluinntin an t ſluaigh a' dol ſeachad, dh'fheòraich è ciod bu chiall da *ſo*. Agus dh' innis iad da, gur b'è Ioſa ò Naſaret a bha gabhail ſeachad. Agus ghlaodh è, ag radh, Ioſa. Mhic Dhaibhidh, dean tròcair orm. Agus chronnich iadſan a bha air thoiſeach è, chum's gu'm biodh è 'n a thoſd: ach bu mhòid gu mòr a ghlaodh eiſean, A Mhic Dhaibhidh, dean tròcair orm. Agus air ſeaſamh do Ioſa, dh' àithn ſè a thoirt d'a ionnſuidh: agus 'n uair a thainig è 'm fogus da, dh' fheòraich ſè dheth, Ag radh, Ciod is àill leat miſe a dheanamh dhuit? agus a dubhairt eiſean, A Thighearna, mi dh' fhaghail mo radhairc. Agus a dubhairt Ioſa ris, Biodh do radharc agad: ſhlànuich do chreidimh thu. Agus air ball fhuair ſè a radharc, agus lean ſè è, a toirt gloir' do Dhia: agus thug an ſluagh uile cliu do Dhia, 'n uair a chunnaic iad *ſo*.

## An ceud La do'n charmhas, d' an goirrear gu coitcheann Diceudain-an-luaithreadh.

*An Urnuigh.*

A Dhe Uile chumhachdaich agus fhiorruidh, leis nach fuathach nì air bith a rinn ù, agus ata toirt maitheanas peacaidh do'n dream fin uile a ni aithreachas; dean agus cruthaich ionnain croidheachan nuadh agus brùithte, ionas air bhi dhuinn do rìreadh a' caoidh air fon ar peacanna, agus aig aidmheil ar truaigh, gu'm fuidh finn uait-fe, Dia nan uile thròcair, lan fhuafgladh agus maitheanas, trid Josa Criofd ar Tighearna. Amen.

¶ *Is còir an Urnuigh fo a lèughadh gach la do'n Charmhas, an deigh an Urnuigh orduichte air fon an la fein.*

*Air fon an Litir.* Joel ii. 12.

PIllibhfe do m' ionnfuidh, a deir an Tighearna, le'r n' uile chroìdhe, agus le trafg, agus le gul, agus le bròn. Agus reabuibh bhur croidhe, agus na b' è bhur n' èudach, agus pillibh a dh' ionnfuìdh an Tighearna bhur Dia: oir ata fe gràfail agus trocaireach, mall chum feirge, agus a làn do chao'neas, agus gabhaidh fè aithreachas o 'n olc Co aig ata fios nach pill fe agus an dean fe aithreachas, agus nach fàg fe beannachadh na dheigh, eadhon ofrail bhìdh, agus ofrail dhighe do'n Tighearna bhur Dia? Seidibh an trompaid ann Sion, naomhaichibh trafg, goiribh comhthional fòlaimte, cruinichibh am pobull, naomhuichìbh an co-thional, cruinichibh na feanairean, tionailibh a chlann, agus an dream a dheolas am brollach; rachadh am fear nuadh pofda amach as a' fheomar, agus a bhean nuadh phofda as a' feomar uaìgneach; guillcadh na Sagairt, minifteirin an Tighearna, eidir am pòrfa agus an altair, agus abradh iad, Coigil do phobùl, O Thighearna, agus na tabhair t-oighreachd fein gu mafladh, chum nach riaghladh na geintilich os an cionn: c' air fon a deireadh s' iad a' meafg a phobuil, C' àit a bheil an Dia?

*An Soifgeul.* Mhatth. vi. 16.

AGus an uair do ni fibh trofgadh, na bitheadh gruaim air bhur gnùis, mar luchd an fhuar chràbhaidh: oir cuirfidh iadfan mi-dhreach air an aghaidh chum gu faicear le daoinibh iad a bhi trofgadh. Deirim ribh gu firinneach gu bheil an tuarafdal aca. Ach thus', an uair a ni thu trofgadh, cuir ola air do cheann, agus ionnail t aghaidh: Chum nach faicear le daoinibh, gu bheil thufa a' deanamh trofgaidh, ach le t Athair ata ann uaignidheas: agus bheir t Athair a chi ann uaignidheas, duais dhuit gu follaifeach. Na taifgibh dhuibh fein ionmhais air an talamh, far an truaill a' mhiol chrion agus a'mheirg è, agus far an cladhaich na meirlich a ftigh agus an goid iad. Ach taifgibh ionmhais dhuibh fein air neamh, far nach truaill a' mhiol chrion no a' mheirg, agus nach cladhaich, agus nach goid na meirlich. Oir ge b'e bail am bheil bhur n ionmhas, is ann an fin a bhitheas bhur croidhe mar an ceudna.

---

## An ceud Domhnach do'n Charmhas.

*An Urnuigh.*

O Thighearna, a thraifg da fhichied la agus da fhichied oidhche air ar foin-ne; tabhair dhuinn gràs an trofgadh do dheanamh; chum air bith d' ar feoil umhla do'n Spiorad, gu 'm bithmid do ghna umhladh do d' bhrefnuchadh diaghaidh ann am fireantachd agus am fior naomhachd, chum t-onair agus do ghlòir, ata beo agus a' riaghluchadh maille ris an Athair, agus ris an Spiord Naomh, aon Dia, faoghal gun chrìch. Amen.

*An Litir.* 2 Cor. vi. 1.

UIme fin ata finn *mar* cho' oibrichean *rifan*, a' guidheadh *oirbh* fòs, gun fibh a ghabhail gràs De ann diomhaoineas: (Oir a deir sè, Ann am taitneach dh' eifd mi riut, agus ann la flainte rinn mi congnamh leat: feuch, 'noife an t am taitneach; feuch, 'noife là *na* flainte) Gun bhi tabhairt àdhbhar oilbheim

air

air bith ann aon ni, chum nach fuigheadh a' mhiniſtreileachd mi-chliu: Ach ann s gach uile ni 'g ar moladh fein mar mhiniſteiribh Dhe, ann mòr fhoighidin, ann triobloidibh, ann uireaſbhuidh, ann amhgharaibh, Ann am buillibh, ann am prìoſunaibh, ann luaſgadh, *o àite gu h àite*, ann ſaothair, am faire, ann troſgaibh; Ann am fior-ghloine, le eòlas, le fad-fhulangas, le caoimhneas, leis an Spiorad naomh', le gràdh gun cheilg, Le briathar na fìrinn, le cumhachd Dhe, le airm na fìreantachd air an làimh dheis agus chli; Tre onoir agus eas-onoir, tre mhichlìu agus deadh-chliu: mar mhealltoiribh, *gidheadh* fìrinneach; Mar dhroing nach aithnichear, *gidheadh* air am bheil deadh aithne; mar dhroing a 'ta faghail bhais, *gidheadh* fèuch, ata ſin beo; mar dhroing a ſmachdaichear, agus gun am marbhadh; Mar dhroing a 'ta brònach, gidheadh do ghnâ' a' deanamh gàirdeachais; mar *dhaoine* bochda, gidheadh *a 'ta* deanamh mòran ſaibhir; mar *dhaoine* aig nach 'eil ni ſam bith, *gidheadh* a' ſealbhachadh nan uile nithe.

*An Soiſgeul.* Matth. iv. 1.

ANN ſin do threòruicheadh Ioſa leis an Spiorad do'n fhàſach, chum gu'm biodh è air a bhuaireadh leis an diabhol. Agus an uair do throiſg ſè da fhichid là agus da fhichid oidhche, bha ſè 'n diaigh ſin air ocras. Agus air teachd do'n bhuaireadoir d'a ionnſuidh, a dubhairt ſè, Ma's tuſa Mac Dhe, toir àithne do na clochaìbh ſin bhi 'n an aran. Ach do fhreagair eiſean agus a dubhairt ſè. Ata è ſcriobht', ni le h aran amhàin a bheathuichear duine, ach leis gach uile fhocal a thig o bheul De. Ann ſin thug an diabhol è do'n bhaile naomha, agus chuir ſè air binnein an teampuill è. Agus a dubhairt ſè ris, Ma 's tu Mac Dhe, tilg thu fein ſios: oir ata è ſcriobt, gu toir ſè àithne d'a ainglibh a'd' thimchioll, agus togbhaidh iadſan thu ſuas 'n an làmhaibh, chum as nach buaìl thu uair air bith do chos air cloich: A dubhairt Ioſa ris, A ris ata è ſcriobht', na buair an Tighearna do Dhia. Thug an diabhol è a rìs chum ſleibh' roaird, agus nochd ſè dha uile rioghachda an domhain, agus an gloir: Agus a dubhairt ſè ris, Do bhearams' iad ſo uile dhuit, ma 's è air tuiteam dhuit ſios gu 'n dean thu adhradh dhamhſa. Ann ſin a dubhairt Ioſa ris, Im'ich uam, a Shatain: oir ata è ſcriobht', Bheirt hu adhradh do'n Tighearna do'n Dhia, agus dhò ſan 'n a aonar do ni thu ſeirbhis. Dh'fhàg an diabhol è ann ſin;

ſin; agus fèuch, do thainig aingìl agus rinn ſiad frithealadh dha.

---

## An dara Domhnach d'on Charmhas.

### *An Urnuigh.*

A Dhe Uile chumhachdaich, ata faicſin nach 'eil cumhachd againn uainn fein comhnadh a dheanamh dhuinn fein; Gleidh ſinn ann ar cuirp ann leath a muigh. agus ann ar n' anamaibh ann taobh a' ſtigh, chum gu 'm bi ſinn air ar dion 'o gach uile amhghar a dh'fheudas teachd air a chorp, agus o gach uile dhroch ſmuaintibh a bheir ionnſuidh, no ni cron do'n anam, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* 1. Teſſ. iv. 1.

A Bhraithre, cuireamaid a dh' impidh agus a dh' athchuinge oirbh tre'n Tighearna Ioſa, amhuil mar a fhuair ſibh uainne cionnas is còir dhuibh im'eachd, agus Dia a thoileachadh, gu mèudaicheadh ſibh mar ſin ni 's mò agus ni 's mò. Oir ata fhios agaibh creud iad na h àitheanta thug ſinne dhuibh tre 'n Tighearna Ioſa. Oir is i ſo toil Dhe, *eadhon* bhur naomhachadh-ſa, ſibh a ſheachnadh ſtrìopachais: Gu'm b' aithne do gach aon agaibh a ſhoitheach fein a ſhealbhachadh ann naomhachd, agus ann onoir; Ni h ann an am ſonn ain-mhiannach, amhuil mar *a ni* na Cinnich aig nach 'eil eòlas air Dia: Gun neach air bith a dheanamh ain-neart no mealltoireachd ann an cuìs *ſam bith* air a bhràthair: do bhri' gur è 'n Tighearn' a ni dioghaltas air an uile leithidibh ſin, a reir mar a dh'innis ſinne fòs duibh roimhe, agus a rinn ſinn ſia'nais. Oir cha do ghairm Dia ſinne gu neo-ghloine, ach gu naomhachd. Uime ſin an neach a ni tàir, ni h ann air duine 'ta è deanamh tàir', ach air Dia, neach fòs a thug dhuinne a Spiorad naomha fein.

*An Soisgeul*, Matth xv. 21.

AGus air dol do Iosa as sin, chuaidh sè gu criochuibh Thiruis agus Shidoin. Agus feuch, thainig bean do *mhuintir* Chanaan o na criochuibh sin, agus ghlaodh si ris, ag radh, Dean tròcair orm, a Thighearna a Mhic Dhaibhi; ata m' inghean air a buaireadh gu truagh le deamhan. Ach ni'n d' thug eisean freagra' dh'i ann aon fhocal. Agus thainig a dheisciobuil d'a ionnsuidh, agus dh'iar iad air, ag radh, Cuir air falbh i, oir ata si glaodhaich 'n ar diaigh-ne. Ach air freagairt dha-san a dubhairt sè, Nior chuireadh mise, ach gu caoraibh chaillte thighe Israeil. 'Nsin air teachd dh'ise do rinn si adhradh dhò, ag radh, A Thighearna, cuidich leam. Ach air freagairt dha-san a dubhairt sè, Ni 'n còir aran na cloinne a ghlacadh, agus a thilgeadh chum nan con. Agus a dubhairt ise, 'S fior, a Thighearna: ach ithidh na coin cuid do'n sbruileach, a thuiteas o bhòrd am maighistiridh fein. Ann sin do fhreagair Iosa agus a dubhairt sè ria, O bhean, 's mòr do chreidimh: biodh dhuit mar is toil leat. Agus rinneadh a h inghean slán o 'n uair sin amach.

---

## An treas Domhnach do'n Charmhas.

*An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich, tha sinn a' guidheadh ort, amhairc air achanuichibh croidheil do sheirbheisich. agus sin a mach lamh dheas do Mhórachd ga 'r dion an aghaidh ar n-uile naimhdean, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* Ephes. v. 1.

UIme sin bithibhse'n ar luchd leanmhuin air Dia, mar chloinn ghràdhaich; agus gluaisibh ann gràdh, eadhon mar a ghràdhaich Criosd sinne, agus a thug sè è fein air ar son, 'n a ofrail agus 'n a iobairt deadh-bholaidh do Dhia. Ach na biodh striopachas, agus gach uile neo-ghloine, no sannt, uiread agus air an ainmeachadh 'n ar measg, mar is cubhaidh do naomhaibh:

No draofdachd, no comhradh amaideach, no bao-fhùgradh, nithe nach 'eil iomchu'idh : ach gu ma fearr *libh* breith-buidheachais. Oir ata fios agaibh air fo, nach 'eil aig ftriopaiche air bith, no aig neach neó-ghlan, no aig duine fanntach, a 'ta 'n a fhear iodholàdhraidh, oighreachd ann rioghachd Chriofd, agus Dhe. Na mealladh neach air bith fibh le briathraibh diomhaoineach: oir air fon nan nithe fin ata fearg Dhe a' teachd air cloinn na h eas-umhlachd. Na bithibhfe uime fin 'n ar luchd co'-pairt riu. Oir bha fibh uair-eigin 'n ar dorchadas, ach a noife *'ta fibh* 'n ar folus fan Tighearna : gluaifibh mar chloinn na foillfe. (Oir *atn* toradh an Spioraid ann fan uile mhaitheas, agus ionracas, agus fhirinn) A' dearbhadh ciod an ni a 'ta taitneach do'n Tighearna. Agus na biodh co'chomunn agaibh re oibribh neo-tharbhach an dorchadais, ach gu ma fearr libh an cronachadh. Oir is graineil eadhon r'an innfeadh na nithe a 'ta air an deanamh leo os ìofal. Ach ata na h uile nithe a 'ta air an cronachadh, air an deanamh follafach leis an t folus : oir gach uile ni do ni foilleir, is folus è. Uime fin a deir sè, Mofgail, thufa fa 'ta d' chodal, agus eirich o na marbhaibh, agus bheir Criofd folus duit.

*An Soifgeul.* Luc. xi. 14.

BHA Jofa tilgeadh amach deamhain, agus bha è balbh. Agus tharladh, air dol do'n deamhan amach, gu 'n do labhair am balbhan : agus ghabh an fluagh iongantas. Ach a dubhairt cuid aca, Is ann tre Bheelfebub prionnfa nan deamhan ata fè tilgeadh amach dheamhan Agus dh' iarr dream eile aca, 'g a bhuaireadh, comharth' air o neamh. Ach air dha-fan an fmuaintidh a thuigfin, a dubhairt fè riu, Gach rioghachd a bhios roinnte 'n a h aghaidh fein, fàfaichear i : agus gach tigh *ata roinnte* 'n a aghaidh fein, tuitidh fè. Agus ma 'ta Satan fòs air a roinn 'n a aghaidh fein, cionnas a fheafas a rioghachd ? chionn gu 'm bheil fibh 'g radh, gu bheil mife tre Bheelfebub a' tilgeadh 'mach dheamhan. Agus ma 's ann tre Bheelfebub ataimfe tilgeadh 'mach dheamhan, co è tre 'm bhuil bhur clannfa 'g an tilgeadh 'mach ? uime fin bithidh fiad 'n am breithibh oirbhfe. Ach ma 's ann le mèur Dhe ataims' ag tilgeadh 'mach dheamhan, tha rioghachd Dhe, gun teagamh, air teachd oirbhfe. 'Nuair a ghleidheas duine làidir fa armaibh a chùirt fein, ata na bhuineas da ann an sìth. Ach 'n uair a thig duin' a 's

treiſe na è, agus a bheir è buaidh air, bheir ſè uaithe armachd uile ann s an raibh a dhòigh, agus roinnidh ſè a chreach-ſan. An neach nach 'eil leam, tha è m' aghaidh : agus an neach nach 'eil a' cruinneacha' leamſa, 'ta ſè a ſgaoileadh. 'N uair a theid an ſpìorad neo-ghlan amach a duine, im'ichidh ſe tre ionadaibh tiorma, 'g iarraidh fois : agus 'n uair nach fuigh è ſin, deir ſè, Pillidh mi dh' ionnſuidh mo thighe as an d' thainig mi. Agus air dha teachd, gheibh ſè e air a ſguabadh agus air a dheanamh maiſeach Ann ſin im'ichidh ſè agus bheir è leis ſeachd ſpioraid eile a's meaſa na è fein, agus air dhoibh dol a ſtigh, gabhaidh ſiad comhnuidh ann ſin : agus bithidh deireadh an duine ſin ni 's meaſa na a thoiſeach. Agus tharladh 'n uair a bha è labhairt nan nithe ſo, gu 'n do thog bean àraidh do'n t ſluagh a guth, agus gu'n dubhairt ſi ris, Is beannnicht' a' bhrú a ghiulain thu' agus na ciocha dheoghail thu. Ach a dubhairt eiſcan, Is mò gur beannuicht' iadſan a dh' eiſdeas focal De, agus a choimheadas è.

---

## An ceathramh Domhnach ſa' Charmhas.

### *An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich, tha ſinn a' guidhe ort, deonuich dhuinne, ata gu ceart a' toiltin a bhi air ar peanaſachadh air ſon ar droch ghniomhara, gu 'm bi ſinn gu tròcaireach air ar fuaſgladh tre chohurtachd do ghràis, trid air Tighearna agus ar Slanuifear Joſa Crioſd. Amen.

### *An Litir.* Gal. iv. 21.

INnſibh dhamh, ſibhſe le 'm miann bhi fuidh 'n lagh, nach cluinn ſibh an lagh ? Oir ata è ſgriobhta, gu raibh aig Abraham dias mhac ; a h aon diubh re ban-traill, agus am *mac* eile re mnaoi ſhaoir. Agus eiſean *a bh'aige* ris a' bhan-traill, ghineadh reir na feòl' è : ach eiſean *a bh'aige* ris a' mhnaoi ſhaoir, tre ghealladh. Na nithe ſo is coſamhlachd iad ; oir is iad ſo an dà chùmhnant ; aon diubh o ſhliabh Sinai, a 'ta a' breith chum daorſa, noch is i Agar. Oir is i Agar ſliabh Sinai ann Arabia, agus

agus ata i ag coi'fhreagradh do Ierusalem a 'ta 'nois' ann, agus ata ſi fuidh dhaorſa maille r'a cloinn. Ach ata an Ierusalem a 'ta ſhuas ſaor, agus is màthair dhuinn uil' i Oir ata è ſgriobhta, Dean gairdeachas, a bhean ſheaſg nach 'eil a' breith *cloinne ;* bris amach agus glaodh, thuſa nach 'eil re ſaothair- *chloinne :* oir is lionmhoire clann na mnà aonaraich na na mnà aig am bheil fear. 'Noiſe, a bhràithre, is ſinne, mar bha Iſaac, clann a' gheallaidh. Ach amhuil mar a rinn eiſean a rugadh reir na feòla, ſan àm ſin geur-leanmhuin air-ſin *a rugadh* do reir an Spioraid, is amhuil ſin *ata* 'noiſe mar an ceudna. Ach, creud a deir an ſgriobtuir ? Tilg amach a' bhan-tràill agus a mac : oir cha bhi mac na ban-tràill' 'n a oighre maille re mac na mnà-ſaoire. Uime ſin, a bhraithre, cha ſinne clann na ban-tráille, ach na mna-ſaoire.

*An Soiſgeul.* Eoin vi. 1.

'NA dhiaigh ſin chuaidh Ioſa thar fairge na Galilee, *no* Thiberias. Agus lean ſluagh-mòr è, do bhri' gu'm fac' iad a mhiorbhuile a rinn è air an dream a bha eaſlan. Agus chuaidh Ioſa ſuas air ſliabh, agus ſhuidh ſè ann ſin maille r'a dheiſciobluibh. Agus bha chàiſg, féiſd nan Iudhach, am fogus. Ann ſin 'n uair a thog Ioſa ſuas *a* ſhùile, agus a chunnaic ſè gu 'n d' thainig buidheann mhòr ſhluaigh d'a ionnſuidh, a deir ſe re Philip, Cia 'n t ait' as an ceannaich ſinn aran chum gu'n itheadh iadſan ? (Agus a dubhairt è ſo 'g a dhearbhadh : oir bha fhios aige fein ciod a dheanadh è) Fhreagair Philip è, Cha leòr dhoibh luach dhà cheud peghinn a dh' aran, chum 's gu'n gabhadh gach aon aca beagan. A dubhairt a h aon d'a dheiſciobluibh, Aindreas, bràthair Shimoin Pheadair, ris, 'ta òganach ann ſo, aig am bheil cuig arain eòrna, agus dà iaſg bheaga : ach ciod iad ſo a' meaſg na h uiread ? Agus a dubhairt Ioſa, Thugaibh air na daoinibh ſuidhe ſios. 'Noiſe bha mòran feoir ann ſan àite. Air an àdhbhar ſin ſhuidh na daoine ſios, ann àireamh timchioll chuig mìle. Agus ghlac Ioſa na h arain, agus air breith buidheachais da, roinn ſè air na deiſciobluibh *iad*, agus na deiſciobuil orra-ſan a ſhuidh : agus mar an ceudna do na h iaſgaibh beaga, mhèud 's a b'àill leo. 'Nuair a ſhàſuicheadh iad, a dubhairt ſè r'a dheiſciobluibh, Cruinnichibh am biadh briſte 'ta thuilleadh ann, chum's nach caillthear a bheag. Air an àdhbhar ſin chruinnich ſiad *è* r'a chéile, agus lion iad dà chliabh-dheug do ſbruileach nan cuig aran eòrna, a bha dh' fhuigheall aig a'

mhuintir a dh' ith. Ann ſin 'n uair a chunnaic na daoinne ud am miorbhuil a rinn Iosa, a dubhairt ſiad, Gu fìrinneach is è so am fàidh ud a bha gu teachd chum an t ſaoghail.

---

## An cuigeamh Domhnach do'n Charmhas.

*An Urn igh.*

A Dhe uile chumhachdaich, guidheamaid ort, gu'n amhairceadh tu gu tròcaireach air do phobull; chum gu'm bi iad gu brath air an gleidheadh, araon 'n an corp agus 'n an anam le d' mhòr mhaitheas, trid Josa Crioſd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* Eabh. ix. 11.

AIR teachd do Chrioſd 'n a àrd-ſhagart nan nithe maithe a bha re teachd, tre thabernacal bu mhò agus bu diong-mhàlta, nach d'rinneadh le làmhaibh, ſin r'a radh, nach raibh do'n tog'ail ſo; agus fòs ni tre fhuil ghabhar agus laogh, ach tre fhuil fein chuaidh è ſteach aon uair do'n ionad naomha, air dha ſaorſa ſhiorruidh fhaghail *duinne*. Oir ma ni fuil tharbh, agus ghabhar, agus luaithre aighe air a crathadh air an droing a bha neoghlan, an naomhachadh chum glanadh na feòla; cia mòr is mò ni fuil Chrioſd, a dh' ofrail è fein tre 'n Spiorad ſhiorruidh, gun lochd, do Dhia, bhur coguis-ſe ghlanadh o oibribh marbha chum ſeirbhis a dheanamh do 'n Dia bheo? Agus air a ſhon ſo is eiſean eidirmheadhonair an tiomna'-nuaidh, ionnas tre fhulangas a bhàis, chum ſaorſa nan ea ceirtidh *a bha* fuidh 'n cheud tiomnadh *a choſnadh*, gu 'm fuigheadh iadſan a 'ta air an gairm gealladh na h oighreachd ſhiorruidh.

*An Soiſgeul.* Eoin viii. 46.

DUbhairt Joſa co agaibhſe chuireas peacadh a m'leithſe? agus ma 'ta mi 'g innſeadh na fìrinn, c'ar ſon nach 'eil ſibh ga m' chreidſin? An ti a' ta o Dhia, eiſtidh sè re briathraibh Dhe: is uime ſin cha 'n 'eil ſibhſe 'g eiſteachd, air ſon nach ann o Dhia ata ſibh. Ann ſin fhreagair na h Iudhaich, agus a d. bhairt ſiad ris,

Nach

Nach maith a deir finn gur Samaritanach thu, agus gu bheil deamhan agad? Fhreagair Iofa, Cha 'n 'eil deamhan agam: ach ata mi toirt onoir do m' Athair, agus ata fibhfe toirt eas-onoir dhamh-fa. Agus cha 'n 'eil mi 'g iarraidh mo ghlòire fein: 'ta neach ata 'giarraidh agus a' toirt breith. Gu deimhin deimhim a deirim ribh, Ma choimheadas neach m' fhocal-fa, cha'n fhaic sè bas a choidh'. Ann fin a dubhairt na h Iudhaich ris, 'Nois' ata fhios againn gu bheil deamhan agad. Fhuair Abraham bàs, agùs na fàidhean; agus a deir thufa, Ma choimheadas duine m' fhocal-fa, cha bhlais è bàs a choidhch'. Am mò thufa na ar n athair Abraham, a fhuair bàs? agus fhuair na faidhean bàs: co ata thu deanamh dhiot fein? Fhreagair Iofa, Ma 'ta mi toirt gloir' dhamh fein, cha 'n 'eil ach neimh-ni a'm' ghlòir: 's è m' Athair a 'ta toirt glòire dhamh, neach a deir fibhfe gur è bhur Dia è: Gidheadh cha do ghabh fibh eòlas air; ach ata eòlas agams' air: agus nan abrainn, Nach aithne dhamh è, bhithinn cofmhuil ribhfe a m' bhreugoire: ach is aithne dhamh è, agus ata mi coimhead fhocail. Bha fubhachas mòr air Abraham bhur n athair re m' la-fa fhaicfin; agus chunnaire fè è, agus rinn è gàirdeachas. Ann fin a dubhairt na h Iudhaich ris, Cha 'n 'eil thu fòs leth cheud bliadhna dh' aois, agus am faca tu Abraham? Dubhairt Iofa riu, Gu deimhin deimhin a deirim ribh, Man raibh Abraham ann, ATAIMSE. Ann fin thog iadfan clocha chum an tilgeadh air: ach dh' fholaich Iofa è fein, agus chuaidh è 'mach as an teampull, a' dol tre a' meadhon, agus mar fin dh' fhalbh è feachad.

---

## An Domhnach a's faifge roimh a Chaìfg.

### *An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich agus Shiorruidh, a chuir do d' chaomh ghradh do'n chinneadh daona, do Mhac ar Slanuifhear Jofa Criofd, chum ar feoil do ghabhail air fein, agus a dh' fhullang bais air a' chrois, a chum gu'n leanadh an cinneadh doaine uile eifimpleir a mhòr irifeachd; deonuich gu tròcaireach gu'n lean finn eifimpleir fhoighdin, agus gu'n deanthar finn 'n ar luchd co-pairt d' a eis-eirigh, trid an Jofa Criofda cheudna fin ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* Philip. ii. 5.

UIme sin biodh an inntin cheudna annaibhse, a bha fòs an Iosa Criosd: Neach air bhi dha ann an cruth Dhe, cha do mheas è 'n a reubuinn è fein bhi coi'-ionunn re Dia: ach chuir sè e fein ann neomheas, agus ghabh sè air fein dreach seirbhisich, agus rinneadh è ann cos'las dhaoine: agus air dha bhi air fhaghail ann cruth mar dhuine, dh' irioslaich sè è fein, agus bha è umhal gu bàs, eadhon bàs na croiche. Air an àdhbhar sin dh' ardaich Dia è gu ro àrd mar an ceudna, agus thug sè dha ainm os ceann gach uil' ainm: Chum do ainm Iosa gu 'n lùbadh gach uile ghlùn, do *nithibh a ta* air neamh, agus do *nithibh a'ta* air talamh, agus do *nithidh a 'ta* fa 'n talamh; agus gu' n aidmhicheadh gach teanga gur è Iosa Criosd an Tighearna, chum glòir' Dhe an Athar.

*An Soisgeul.* Mhatth. xxvii. 1.

AIR teachd do'n mhaidin, ghabh uachdarain nan sagart uile, agus seanoiridh a' phobuill, comhairle le chéile ann aghaidh Iosa, chum a chur gu bàs. Agus air dhoibh eisean a cheangal, thug iad leo è, agus thug siad thairis è do Phontius Pilat an t uachdaran. Ann sin air faicsin do Iudas a bhraith eisean, gu 'n do dhiteadh è, ghabh sè aithreachas, agus thug è air an ais na deich piosa fichead airgid do na h àrdshagartaibh, agus do na seanoiribh. Ag radh, Do pheacuich mi, ann am brath' na fola neo-chiontaich. Ach a dubhairt iadsan, Ciod *è sin* duinne? amhairc thusa *air sin*. Agus air tilgeadh uaithe nam pìosa airgid ann san teampull, dh'fhalbh sè, agus air im'eachd dha chroch sè è fein. Agus air glacadh nam pìosa airgid do na h àrd-shagartaibh, a dubhairt siad, Cha chòir an cur san ionmhas, oir is luach fola iad. Agus air gabhail comhairle dhoibh, cheannuich iad leo fearann a' Chriadh fhir, chum a bhi 'n a àit' adhlaic' do choigreachaibh. Air an àdhbhar sin goirthear do'n fhearann ud, Fearann na fola, gus an diu (Ann sin choi'-lionadh a' ni a dubhradh le Ieremias am faidh, ag radh, Agus ghabh iad na deich pìosa fichead airgid, luach an ti a mheasadh, neach a mheas iadsan *a bha* do chloinn Israeil: agus thug siad iad air son fearainn a' Chriadh-fhir, mar a dh'òrduich a Tighearna dhamhsa.) Agus sheas Iosa ann làthair an uachdarain; agus dh'fhiosruich an t uachdaran deth, ag radh, An

tusa

tufa Righ nan Iudhach? Agus a dubhairt Iofa ris, A deir tu è. Agus air do na h aird-fhagartaibh agus do na feanoiribh cuifean a chur as a leth, nior fhreagair fè ni fam bith. Ann fin a deir Pilat ris, Nach cluinn thu cia lion nithe 'ta iad a' fianaifeachadh a' d' aghaidh? Agus cha d'thug fè freagradh air aon fhocal da, ionnas gur ghabh an t uachdaran ionga ntas ro-mhòr. 'Nois' re àm na féifte chleachd an t uachdaran a chur fa fgaol do'n phobull aon phrìofanach a b'aill leo. Agus bha aca fan àm fin prìofanach ro-chomhar'uichte, d' am b' ainm Barabbas. Air an à'bhar fin air dhoibhfe bhi cruinn ann ceann a chéile, a dubhairt Pilat riu, Co a's àill libh mife a chur fa fgaoil duibh? Barabbas, no Iofa, da'n goirthear Criofd? Oir bha fios aige gur b' ann o fharmad a thug iad thairis è. Agus air fuidhe dha-fan ann caithir a' bhreitheamhnais, choir a bhean *teachdaireachd* d'a ionnfuidh, ag radh, Na biodh agad-fa buintin fam bith ris an fhirean fin: oir is mòr a dh'fhulaing mife an diu ann am bruadar, air a fhon-fa. Ach chuir na h àrd-fhagairt agus na finnfir impidh air a' phobull gu'n iarradh iad Barabbas, agus gu milleadh iad Iofa. Agus air freagairt do'n uachdaran a dubhairt fè riu, Co do'n dias a's àill libh mife a chur fa fgaoil duibh? A dubhairt iadfan, Barabbas. A dubhairt Pilat riu, Ciod ma feadh a ni mi re h Iofa, d' an goirthear Criofd? A dubhairt fiad ris uile, Ceufthar è. Agus a dubhairt an t uachdaran, C'ar fon, ciod an tolc a rinn è? Ach is mò gu mòr a ghlaodh iadfan, ag radh, Ceufthar è. Agus air faicfin do Philat nach do bhuadhuich fè bheag fam bith, ach gu 'n d'eirich an tuilleadh buaireis, air dha uifg' a ghabhail, dh'ionnlaid fè a làmhan am fia'nais an t fluaigh, ag radh, Ata mife neo-chiontach a dh'fhuil an fhìrein fin: faicibhfe *fin*. Agus air freagairt do'n phobull uile, a dubhairt fiad, Biodh fhuil oirnne, agus air ar cloinn. Ann fin leig è fa fgaoil Barabbas dhoibh: ach air dha Iofa a fgiurfadh, thug fè thairis è chum a cheufaidh. Ann fin thug faigh'd-fheara an uachdarain leo Iofa do 'n talla chumannta, agus chruinnich fiad m'a thimchioll a' chuideachd *fhaighdfheara* uile. Agus air dhoibh a rùfga., chuir fiad uime falluing fcarloid. Agus air dhoibh coroin droighinn fhigheadh, chuir fiad m'a cheann è, agus flat chuilce 'n a làimh dheis: agus ag lùbadh an glùin 'n a làthair, rinn iad fanoid air, ag radh, Gu 'm beannuichear thu, a Righ nan Iudhach. Agus air dhoibh gabhail do fhilibh air, ghlac iad an t flat chuilc', agus bhuail iad fa chean è. Agus taireis dhoibh fanoid a dheanamh air, thug iad an fhalluing deth, agus chuir iad eadach fein uime, agus thug fiad leo è chum a cheufaidh. Agus air dol amach dhoibh, fhuair iad duine o Chirene, d'am b'ainm

b'ainm Simon: eifean dh'eignich iad chum a chrann-ceufaidh-fin a ghiulan. Agus 'n uair a thainig iad gu ionad d'an ainm Golgotha, fin r'a radh, àite cloiginn, thug fiad dha r'a òl fion-geur coi'-meafgta le domblas: agus air dha a bhlafadh, cha'n òladh fè è. Agus 'n uair a cheus fiad è, roinn iad a thrufcan eatorra, a' tilgeadh croinn *orra*: chum gu 'n coi'-lionfadh a' ni a dubhradh leis an fhàidh, Roinn fiad m' eadach eatorra, agus chuir fiad croinn air mo bhrat. Agus air fuidhe dhoibh, rinn iad faire air ann fin: Agus chuir iad a chuif-dhite' fgriobht' os a chionn, IS E SO IOSA RIGH NAN IUDHACH. Ann fin cheufadh maille ris dâ ghaduich': fear air a dheis, agus fear eile air a làimh chli. Agus thug iadfan a bha dol feachad toibheum dha, a' crathadh an cinn. Agus ag radh, Thufa a leágas an teampuill, agus a chuireas fuas ann tri laithibh è, fòir ort fein: ma 's tu Mac Dhe, thig a nuas o 'n chrann-cheufaidh. Mar an ceudna a dubhairt na h àrd-fhagairt, maille ris na Sgrio-bhuichibh, agus na feanoiribh, a' fanoid air. Shaor è daoin' eile, è fein a fhaoradh ni 'n comafach è: ma's è Righ Ifraeil, thigeadh è 'nois' a nuas o'n chrann-cheufaidh, agus creididh finn è. Chuir fè dhòigh ann Dia; faoradh è anois' è, ma 'ta toil aige dha: oir a dubhairt fè, Is mife Mac Dhe. Agus thug na gaduichean, a cheufadh maille ris, am beum ceudna dha. 'Nois' o 'n t feathadh uair bha dorchadas air an talamh uile gus a' naothadh uair. Agus mu thimchioll na naothadh uair' dh'eigh Iofa le guth àrd', ag radh, Eli, eli, lama fabacthani? 's è fin r'a radh, Mo Dhia, mo Dhia, creud far thréig thu mi? Agus air cluinntin fin do chuid diubhs' a bha 'n an feafamh ann fin, a dubhairt fiad, Ata 'm fear fo glaodhuich air Elias. Agus air ball ruidh a h aon diubh, agus ghabh è fpuing, agus lion è do'n fhion-gheur i, agus air dha a cur air flait chuilce, thug fè dha fan-r'a òl. Ach a dubhairt cách, Leig dha, faiceamaid an d'thig Elias d'a thearnadh. Agus air èigheach a-rìs do Iofa le glaodh mòr, thug è fuas a fpiorad. Agus fèuch, reubadh brat-roinn an teampuill 'n a dha chuid, o bhraighe gu iochdar; agus chriothnuich an talamh, agus fgoilteadh na creagan. Agus dh'fhofgladh na h uaighean, agus dh'eirich mòran do chorpaibh nan naomh, a bha 'n an codal. Agus chuaidh iad amach as na h uaighibh taireis eifeirigh-fin, agus chuaidh iad a fteach do'n bhaile naomha, agus nochdadh iad do mhòran. 'Nois' an uair a chunnairc an Caiptin, agus iadfan a bha maille ris a coimhead Iofa, a' chrith thalmhain, agus na nithe eile a rinneadh, ghabh iad eagal mòr, ag radh, Gu fìrinneach b'è fo Mac Dhe.

## Dialuain Roimh' n Chàifg.

*Air fon na Litir.* Ifa. lxiii. 1.

CO è fo tha teachd o Edom, le eudach daite o Bhofra? an ti fo 'ta glormhor 'n a fgeudacha, aig a' mead a neart? Mise a labhras am fìreantachd, cumhachdach gu fàbhaladh. C' air fon tha thu dearg ann a d' fgeudacha, agus t-eudach cofmhuil ris an ti do fhaltras an t-amar-fiona? Shaltair mi an t-amar fiona a' m' aonar, agus cha raibh neach do'n phobul maille rium: Oir faltruidh mi orra ann am fheirg, agus cuiridh mi fo m' chofaibh iad ann mo bhoilleadh, agus bithidh am fuil air a crathadh air m' eudach, agus dathaidh mi m' eudach, uile. Oir ata la 'n dioghaltais ann mo chroidhe, agus thainig bliadhna m' fhuafglaidh. Agus dh' amhairc mi, agus cha raibh aon gu comhnadh; agus b' iongantach leam nach rabh neach ann gu cumail fuas: uime fin thug mo ghairdean fein flainte thugam, agus chum mo dhibhfheirg fuas mi. Agus faltraidh mi fios am pobul ann a m' fheirg, agus cuiridh mi air mhifg iad ann an cuthach m' fheirge, agus bheir mi fios an neart chum an talmhain. Ni mi iomradh air caoimhneas gradhach an Tighearna, agus air cliu an Tighearna, a reir na h-uile ni do bhuilich an Tighearn oir ne, agus a reir a mhaitheas mòr do thigh Ifrael, do dheonuich fè dhoibh, a reir a thròcaire, agus lionmhoireachd a chaoimhneas gràidh. Oir a dubhairt fè, Gu deimhin is iad mo phobulfa iad, clann nach dean brèug: mar fin b' eifin an Slanui'fhear. Ann 'na 'n uile thrioblaidibh bha fè air a thrioblaideachadh, agus fhàbhail aingeal a làthaireachd iad: Ann na ghràdh agus 'na iochd fhaor fe iad, ghiulain fe iad, agus thug fè leis iad feadh uile laethibh an faoghail. Ach rinn iad ceannairc, agus chuir iad campar air a Spiorad Naomh, air an adhbhar fin bha è na namhad dhoibh, agus rinn è cogadh 'n an-aghaidh. An fin chuimhnich fe na laeth o fhean, Maois agus a phobul, a gra', C'ait am bheil an ti thug fuas as an fhairge iad, maille re buachaille a thrèud? C' ait' a' bheil an ti a chuir a Spiorad naomh ann taobh a' ftigh dha? A threoruich iad le deas lamh Mhaois, le ghairdean glormhor, a roinn an uifge rompa, a dheanamh ainm fiorruidh dha fein? A threoruich iad trid an doimhneachd mar an t-each fan fhàfach, a chum

nach tuifleadh iad ? Mar a theid beitheach fios do'n ghleann, thug Spiorad an Tighearn air fois do ghabhail : mar fin threoruich thu do phobul, a dheanamh ainm glòrmhor dhuit fein. Seall fios o neamh, agus faic o ionad comhnuidh do naomhachd, agus do glòir : C' ait' a bheil do theaf-gràdh, agus do neart, fuaim t-innich, agus do thròcair m' thaobh-fa ? am bheil iad air an cumail air an ais ? Gun amharus is tu-fa ar n-Athair-ne, ge do tha Abraham ain eolach oir-ne, agus ge d' nach aithne do dh' Ifrael finn : O Thighearna, is tu-fa ar n-Athair, ar Fear-Saoruidh, tha t-ainm o bhithbhuantachd. O Thighearna, c'ar fon a thug thu oirn dol air feachran o' d' fhlighibh ? agus a chruadhaich thu ar croidhe o d' eagal ? Pill air fga do fheirbheifich, trèabhan t-oighreachd. Cha do fhealbhuich pobul do naomhadh ì ach tamul beag : Shaltair air n-eafcairdean fios do naomh-ionad. Is leatfa finn-ne, cha rabh uachdaranachd agad riamh os an cionnfan ; cha do ghairmeadh iad le t-ainm-fe.

*An Soifgeul.* Marc. xiv. 1.

AGus bha a' chaifg, agus fèifd an arain gun làbhuin ann diaigh dà làeth' : agus dh'iarr na h àrd-fhagairt agus na fgriobhuichean, cionnas a ghlacadh iad eifean le feill, agus a chuireadh iad gu bàs e. Ach a dubhairt iad, Ni h ann air an fhèifd, 'n t eagal gu'n eirich buaireas a' meafg a' phobuill. Agus air bhi dha ann am Betani, ann an tigh Shimoin an lobhair, 'n uair a bha è 'n a fhuidhe air bòrd, thainig bean, aig an raibh bocfa alabaftair do ola fpicnaird, ro-phrìfeil ; agus bhris i 'm bocfa, agus dhòirt i air a cheann è. Agus bha cuid aca diom'-ach 'n am meafg fein, agus ag radh, C'ar fon a rinneadh an t ana caithe-fe air an ola ? Oir dh' fheudadh è bhi air a reic' air fon tuille' 's tri cheud peghinn, agus air a thoirt do na boch daibh. Agus rinn iad monmhor 'n a h aghaidh. Ach a dubhairt Jofa, Leigibh lè ; c'ar fon ata fibh cur dragh uirre ? rinn fi obair mhaith ormfa. Oir ata na bochdan a ghnàth 'n ar fochair, agus ge b'è uair is àill libh, feudaidh fibh maith a dheanamh dhoibh : ach ni' bheil mife a ghnàth agaibh. Rinn fi na dh'-fheudadh i : thainig i ro'-làimh a dh'ungadh mo chuirp chum adhlaic.' Gu deimhin a deirim ribh, Ge b'è ball air bith air feadh an domhain uile am bi an foifgeul fo air a fhearmonachadh, bithidh mar an ceudna an ni *fo* a rinn fi air innfeadh,

mar

mar chuimhne uirre. Agus dh'imich Judas Iscariot, aon do 'n dà-fhear-dheug, chum na' nàrd-shagart, gu eisean a bhrath dhoibh. Agus air dhoibhsin *so* a chluinntin, bha iad aoibhneach, agus gheall iad airgiod a thoirt da. Agus dh'iarr è cionnas a dh' fheudadh è gu h iomchu'idh eisean a bhrath'. Agus air a' cheud là do fhèisd an arain gun làbhuin, 'n uair bu ghnàth leo an t uan càisg' a mharbhadh, a deir a dheisciobuil ris, C ait' an toil leat sinne dhol a dh' ull'uchadh, chum's gu'n itheadh tu chaisg ? Agus chuir sè dias d'a dheisciobluibh, agus a deir sè riu, Rachaibh a steach do'n bhaile, agus coinnichidh duine sibh a' giulan soithich uisge : leanaibh è. Agus ge b'é àit' an d' theid è stigh, abraibhse re fear-an-tighe, A deir am maighisdir, C'àit' am bheil an seomar aoidheachd, ann s an ith mi a' chàisg maille re m' dheisciobluibh ? Agus nochdaidh sè dhuibh seomar àrda, fairsing, 'n a làn uidheam agus deasuichte : ann sin ull'uichibh dhuinn. Agus chuaidh a dheisciobuil amach, agus thainig iad do'n bhaile, agus fhuair iad mar a dubhairt sè riu : agus dh'ulluich iad a' chaisg. Agus air teachd do'n fheascar, thainig è maille ris an dà-fhear dheug. Agus an uair a bha iad 'n an suidhe, agus ag itheadh, a dubhairt Josa, Gu deimhin a deirim ribh, gu 'm brath a h aon agaibhse, 'ta 'g itheadh maille rium, mise. Agus thòsaich iad air bhi dubhach, agus a radh ris 'n diaigh a chèile, Am mise e ? Agus *a dubhairt* fear eile, Am mis' è. Agus air freagairt dha-san a dubhairt sè riu, *Is* fear do' n dà-fhearg-dheug è, ata tumadh maraon riumsa sa mhèis. Ata Mac an duine gu deimhin ag im'eachd, mar ata è sgriobht' uime, ach is an-aoibhinn do'n fhear ud le 'm brathar Mac an duine; bu mhaith do' n duinne sin mar beirte riamh è. Agus ag itheadh dhoibh, ghlac Josa aran agus taireis a bheannachadh, bhris sè, agus thug è dhoibhsin è, agus a dubhairt sè, Glacaibh, ithibh : 's è so mo chorpsa. Agus air glacadh a' chupain, agus air breith buidheachais, thug é dhoibhs' è : agus dh'òl iad uile as. Agus a dubhairt sè riu, 'S i so m' fhuil-se na Tiomna'-nuaidh, a dhòirtear air son mhòrain. Gu deimhin a deirim ribh, Nach òl mise as sò suas do thoradh na fìneamhuin, gus an là sin an òl mi nuadh è ann an rioghachd Dhe. Agus air cantuin laoidh' dhoibh, chuaidh iad amach gu sliabh nan Oluidh'. Agus a deir Josa riu, Gheibh sibhs' uile oilbheum ionnamsa nochd : oir ata è sgriobhta, Buailidh mi am buachaill', agus scapsar na caoraich. Ach taireis dhamh eirigh, theid mi romhaibh do'n Ghalilee. Ach a dubhairt Peadar ris, Ge do gheibh gach neach oilbheum annad, gidheadh ni *'m faigheams'* è. Agus a deir Josa ris, Gu deimhin a deirim

 riut

riut, an diu, ann ſan oidhche nochd fein, mu'n goir an coileach dà uair, áichſheunaidh tu miſe tri uaire. Ach is ro-mhòid a dubhairt eiſean, Ge do 's eigin damh am bàs fhulang maille riut, cha'n àichſheun mi choidhch' thu. Agus mar ſin a dubhairt càch uile mar an ceudna. Agus thainig iad gu ionad d' am b' ainm Getſemane; agus a dubhairt ſè r'a dheiſciobluibh, Suidhibhs' 'n ſo, gus an dean miſe ùrnuigh. Agus thug ſè leis Peadar, agus Seumas, agus Eoin, agus thòſaich è air a bhi critheaglach, agus fuidh anabarra bròin, agus a deir ſè riu, 'Ta m' anam ro-bhrònach *eadhon* gu bàs: ſanaibhs' ann ſo, agus deanaibh faire. Agus air dol beagan air aghaidh dha, thuit ſè air an talamh, agus rinn ſè urnuigh, nam bu chomaſach è, gu'n rachadh an uair thairis air. Agus a dubhairt ſè, Abba, Athair, ata gach ni ſoi-dheanta dhuitſe, cuir an cupan ſo ſeachadh orm: gidheadh, nior b'è an ni a's toil leamſa, ach an ni is toil leatſa. Agus thainig ſè, agus fhuair ſè iadſa' 'n an codal, agus a deir ſè re Peadar, A Shimoin, am bheil thu a' d' chodal? nach b' urradh thu faire a dheanamh aon uair? Deanaibh faire agus ùrnuigh, chum nach tuit ſibh am buaireadh: *ata* 'n ſpiorad gu deimhin togarrach, ach *ata* 'n fheoil anmhunn. Agus air dha im'eachd a-rìs, rinn ſè ùrnuigh, ag radh nam briathra ceudna. Agus air pilltin dha, fhuair ſè iad a rìs 'n an codal, (oir bha 'n ſùilean trom) agus ni 'n raibh fhios aca cionnas a bheireadh iad freagradh air. Agus thainig ſè 'n treas uair, agus a deir ſè riu, Coidlidh romhaibh a nois', agus gabhaibh fois: Is leor è, thainig an uair; fèuch, ata Mac an duin' air a bhrath' thairis do làmhaibh nam peacach. Eir'ibh, im'icheamaid; fèuch, ata 'n ti a bhraitheas miſe am fogus. Agus air ball, air dha-ſa bhi fòs a' labhairt, thainig Judas, aon do'n dà-fhear-dheug, agus ſluagh mòr maille ris le cloidhibh agus bataibh, o na h àrd-ſhagartaibh, agus na ſgriobhuichibh, agus na ſeanoiribh. Agus bha 'n ti a braith eiſean air toirt comharthaidh dhoibh, ag radh, Ge b'è neach d' an toir miſe pòg, 's è ſin è; glacaibh è; agus thugaibh libh è gu tearuinte. Agus air teachd dha, chuaidh ſè air ball d'a ionnſuidhs' agus a deir ſè, A mhaighiſdir; agus phòg ſe *è*. Agus chuir iadſa' làmh ann, agus ghlac iad è. Agus air tarruing cloidheamh a dh'fhear do na bha làthair, bhuail è òglaoch an árdſhagairt, agus ghearr è chluas deth. Agus fhreagair Joſa agus a dubhairt ſè riu, An d'thainig ſibh amach gu m' ghlacadh-ſa, mar gu b' ann an aghaidh gaduiche, le cloidhibh agus *le* bataibh? Bha mi gach là maille ribh ſan teampull, a' teagaſg, agus cha do ghlac ſibh mi: ach *ata ſo* chum gu 'm biodh na ſgriobtuire

air

air an coi'lionadh. Agus air do gach uile a thrèigsin, theich iad. Agus lean òganach àraidh è, aig an raibh lion-eadach air a chur m'a chorp lomnochd; agus rug na h òganaich air. Ach air dha-san an lion-eadach fhágail, theich è lomnochd uatha. Agus thug iad leo Josa chum an ard-shagairt: agus chruinnicheadh maràon ris na h àrd-shagairt uile, agus na seanoiridh, agus na sgriobhuichean Agus lean Peadar è fada uatha, no gu'n deach' è steach do thalla an àrd-shagairt: agus bha è 'n a shuidhe maille ris na seirbhiseachachaibh, agus 'g a gharadh ris an teine. Agus dh'iarr na h àrd-shagairt, agus a' chomhairle uile fia'nais ann aghaidh Josa, chum a chur gu bàs; agus cha d'fhuair iad. Oir rinn mòran dhaoine fia'nais bhrèige 'n a aghaidh, ach cha do chòird am fia'nais r'a chèile. Agus air do dhream àraidh eirigh, thug iad fia'nais bhrèige 'n a aghaidh, ag radh, Chuala sinne è 'g radh, Leagaidh mi sios an teampull so, a rinneadh le làmhaibh, agus ann tri laithibh togaidh mi teampull eile, gun bh*i* deanta le lamhaibh. Agus mar sin fein cha raibh am fia'nais a' teachd r'a chéile. Agus air eirigh suas do'n àrd-shagart sa mheadhon, chuir sè ceisd air Josa, ag radh, Nach toir thu freagradh air bith uait? Ciod sin mu bheil iad so a' toirt fia'nais a' d' aghaidh? Ach dh'fhan eisean 'n a thosd, agus cha do fhreagair è ni sam bith. A-rìs dh'fheòrach an t àrd-shagart deth, agus a dubhairt sè ris, An tu Criosd, Mac an *De* bheannuichte? Agus a dubhairt Josa, Is mi: agus chi sibh Mac an duine 'n a shuidhe air deas làmh cumhachd *Dhe*, agus a' teachd le nèulaibh néimhe. Ann sin reub an t àrd-shagart eadach, agus a deir sè, Ciod am feum ata againn tuilleadh air fia'naisibh? Chuala sibh a' bhlaisphem': ciod i bhur bar'ails'? Agus thug iad uile breith 'n a aghaidh gu'n do thoill è 'm bas. Agus thòsaich cuid aca air gabhail do shilibh air, agus aghaidh fholach agus a bhualadh le 'n dòrnaidh, agus a radh ris, Dean fáidheadoireachd: agus ghabh na seirbhisich le 'm basaibh air. Agus air do Pheadar a bhi shios ann san talla, thainig a h aon do bhan-oglachaibh an árd-shagairt: Agus air faicsin Pheadair 'g a gharadh, agus air dh'i beachdachadh air, a deir si *ris*, Bha thusa cuideachd maille re h Iosa o Nasaret. Ach dh'àichsheun eisean, ag radh, Ni h aithne dhamh, agus ni 'n tuigeam creud a deir tu. Agus chuaidh eisean amach do'n phòrsa; agus ghoir an coileach. Agus air do bhan-oglaich fhaicsin a-rìs, thòsaich i air a radh riu-san a bha 'n an seasamh a làthair, 'S ann diubh ata 'm fear so. Agus dh'àichsheun è 'r s. Agus ann ceann beagain 'n dhiaigh sin, a dubhairt iads' a bha 'n an seasamh a

lathair

Labhair a-rìs re Peadar, Gu fìrinneach 's ann diubh fùd thu: oir is Galileanach thu, agus is cosmhuil do chainnt *riu*. Ach thòsaich eisean air mallachadh agus mionnachadh, *ag radh,* Cha'n aithne dhamh an duine so mu 'm bheil sibh a' labhairt. Agus ghoir an coileach an dara h uair. Agus chuimhnich Peadar am focal a dubhairt Josa ris, Mu 'n goir an coileach da uair, àichtheunaidh tu mi tri uaire. Agus 'n uair a smuaintich è air, ghuil se gu goirt.

---

## Diamairt Roimh 'n Chaisg.

*Air son na Litir.* Isa. l. 5.

DH' fhosgail an Tighearna Dia mo chluas, agus cha rabh mi ceannairceach, ni mo thiontadh mi mo chùl-thaobh air falbh. Thug mi mo chul-thaobh do 'n dream a bhuailleas, agus mo leathcheann dhoibhsin a spionas air falbh an fhèusag: cha d' fholaich mi m' aghaidh o nàire agus o smugadain. Oir ni an Tighearna Dia comhnadh rium, air an adhbhar sin cha chuirear gu masladh mi: ume sin shuidhich mi mo ghnuis mar a chruaidh-chloch, agus tha fios agam nach bi mi air mo chuir gu naire. Is fogas an ti a dh' fhìrinicheas mi, co a throideas rium? Seasamaid le cheile; co è m' eascaraid? thigeadh è fagas domh. Feuch, cuidìchidh 'n Tighearna Dia mi; co a' neach a dhìteas mi? Feuch, fásaidh iad uile sean mar eudach: ithidh an rèud suas iad. Co 'n ur measg air am bheil eagal an Tighearna, ata toirt umhlachd do ghuth a sheirbheisich, ata aig siubhal ann dorchadas, agus aig nach 'eil solus? cuireadh è earbsa ann ainm an Tighearna, agus a thaic air a' Dhia. Feuch, sibh-se uile 'ta fadadh teine, ta 'g air cuartuchadh fein mu 'n cuairt le sradaibh; siubhlaibh ann solus bhur teine, agus ann sna sradaibh a las sibh. 'S è so bhios agaibh o m' laimh-se, luighidh sibh sios am bròn.

*An Soisgeul.* Marc. xv. 1.

AGus air ball sa mhaidin chum na h àrd-shagairt maille ris na seanoiribh, agus na sgriobhuichibh, agus a' chomhairle.

gu

gu h iomlan, comhairle, agus air dhoibh Josa a cheangal, thug iad leo è, agus thug iad thairis è do Phiolat. Agus dh'fheòraich Piolat deth, An tusa righ nan Judhach ? Agus air freagairt dha, a dubhairt sè ris, A deir tu è. Agus chuir na h àrd-shaghairt mòran do nithibh as a leth : ach cha dò fhreagair eisean aon ni. Agus chuir Piolat a-rìs ceist air, ag radh, Nach freagair thu ni sam bith ? fèuch cia lion nithe air am bheil iad sin a' toirt fia'nais a' d' aghaidh. Ach cha do fhreagair Josa ni sam bith fòs : air chor 's gur ghabh Piolat iongantas 'Noise air an fhèisd bu gnàth leis aon phrìosunach, ge b'e air bith a dh'iarradh iad, a leigeadh as doibh. Agus bha *neach araidh* d' am b' ainm Barabbas, ceangailte maille r'a chompanachaibh ceannairce, muintir a bha air deanamh marbhaidh ann sa cheannairc. Agus air glaodhaich gu h àrd do'n t sluagh, thòsaich iad air iarraidh *air*, *a dheanamh* dhoibh mar a rinn è 'n comhnuidh Ach fhreagair Piolat iad, ag radh, An àill libh gu 'n cuir mi righ nan Judhach sa sgaoil duibh ? (Oir bha fhios aige gur a b'ann tre fharmad a thug na h àrd-shagairt thairis è.) Ach bhrosnach na h ârd-shagairt an sluagh, chum 's gu 'm b fhearr leis Barabbas a chur sa sgaoil doibh. Agus fhreagair Piolat, agus a dubhairt sè riu a-rìs, Creud ma seadh is àill libh mise a dheanamh ris *an duine sin*, d' an goir sibh Righ nan Judhach ? Agus ghlaodh iad a-rìs, Ceus è. Ann sin a dubhairt Piolat riu, C'ar son, creud è 'n t olc a rinn è ? Ach bu ro-mhòid a ghlaodh iadsan, Ceus è. Agus air do Phiolat bhi toileach gniomh taitneach a dheanamh do 'n t sluagh, dh'fhuasgail è Barabbas doibh, agus thug è thairis Josa, taireis da *a* sgiursadh, chum a cheusaidh. Agus thug na saighdfheara leo è steach do'n talla, eadhon cuirt an uachdarain ; agus ghairm iad a' chuideachd uile ann ceann a chèile. Agus chuir iad uime eadach purpuir, agus air sigheadh dhoibh coroin droighinn, chuir iad air è. Agus thòsaich iad air beannachadh dha *ag radh*, Fàilte dhuit, a Ri' nan Judhach. Agùs bhuail iad air a' cheann è le slait chuilce, agus ghabh iad do shilibh air, agus air lùbadh *an* glùn, rinn iad umhlachd dha. Agus taireis doibh fanoid a dheanamh air, thug iad deth an *t eadach* purpuir, agus chuir iad eadach fein uime, agus thug iad amach è chum 's gu 'n ceusadh iad è. Agus dh'èignich iad duine àraidh bha dol seachad, Simon o Chirene, (athair Alecsandeir agus Rufuis, a bha teachd as a' mhachthir, chum a chrann-ceusaidh a ghiulan. Agus thug iad è gu ionad *d'am b'ainm* Golgata, 's è sin air na eidir-theangachadh, àite cloiginn. Agus thug iad da r'a òl, fion air a mheasga le mirr : ach cha do ghabh

ghabh eisean è. Agus 'n uair a cheus iad è, roinn iad a thrusgan, a' tilgeadh croinn air, ciod a chuid a bhiodh aig gach duine dheth. Agus bha 'n treas uair ann, agus cheus iad è. Agus bha sgriobhadh a' chùis dhìteidh air a sgriobhadh os a cheann RIGH NAN JUDHACH. Agus cheus iad maille ris dà ghaduiche; fear air a laimh dheis, agus fear air a làimh chli. Ann sin choi -lionadh an sgriobtuir, a deir, Agus bha è air áireamh a' measg nan ciontach. Agus thug iads' a bha dol seachadh ancainnt da, a' crathadh an ceann, agus ag radh O thusa a leagas an teampull, agus a thogas è ann an tri laithibh, Fòir ort fein, agus tár a nuas o'n chrann-cheusaidh. Agus mar an ceudna a dubhairt na h àrd-shaghairt agus na sgriobhichean r'a chèile, a' sanoid air, Shaor è daoin' eile, ni 'm bheil è comasach è fein a shaoradh. Thigeadh a nois' Criosd Righ Israel a nuas o'n chrann-cheusaidh, chum 's gu 'm faic agus gu'n creid sinn. Agus thug iadsan a chuaidh cheusadh maille ris, an-cainnt da. Agus an uair a thainig an seathadh uair, bha dorchadas air an talamh uile gu ruig an naothadh uair. Agus air an naothadh uair dh'èigh Josa le guth mòr, ag radh, *Eloi*, *Eloi*, *lama sabachtani?* 'Se è sin, air eidir-theangachadh, Mo Dhia, mo Dhia, creud far thrèig tu mi? Agus air cluinntin *sin* do chuid diubhs', a bha 'n an seasamh a làthair, a dubhairt siad, Fèuch, ata sè gairm Eliais. Agus ruidh fear aca, agus air dha spuing a lionadh do fhion-geur, agus a cur air slait chuilce, thug è deoch dha, ag radh, Leigibh *leis*, faiceamaid an d'thig Elias g'a thoirt a nuas. Agus air do Josa eigheach le guth ard, thug è suas an deo. Agus bha bratroinn an teampuill air a reubadh, o mhullach gu iochdar, 'n a dhà chuid. Agus an uair a chunnairc an Caiptin cheud, a bha 'n a sheasamh fa chomhair, gu'n d'thug è suas an deo, ag glaodhaich mar sin, a dubhairt sè, Gu fìrinneach b'è 'n duine so Mac Dhe. Agus bha mar an ceudna mnai am fad uatha ag amharc: 'n am measg sin bha Muire Magdalen, agus Muire mathair Sheumais bu lugha, agus Joses, agus Salome; Muintir a lean è fòs, 'n uair a bha è sa Ghalilee, agus a bha fritheal-adh dha; agus mòran eile do mhnaibh a chuaidh suas 'n a fhochair gu Hierusalem Agus a nois' air teachd do'n fheascair, (do bhri' gur b'è *là* an ull'uchaidh è, eadhon an lá roimh 'n t sâbaid) thainig Joseph o Arimatea, comhairleach onorach, aig an raibh mar an ceudna dùil re rioghachd Dhe, agus chuaidh è steach gu dána dh'ionnsuidh Phiolait, agus dh'iar è corp Josa. Agus b'iongnadh le Piolat ma bha è cheana marbh: Agus air dha an Caiptin cheud a ghairm, dh'fheòraich è dheth, An raibh

fad'

## Diciaduin roimh 'n Chaisg.

*An Litir.* Eabh. ix. 16.

OIr far am bheil tiomnadh, is eigin bàs an tiomnui'-fhir a bhi ann mar an ceudna. Oir ata tiomna' daingean tareis bàis dhaoine: ach ni bheil bri' fam bith ann, am feadh 's ata 'n tiomnui'-fhear beo. Do reir fin, ni mò bha 'n ceud *thiomnà* air a choifrigeadh as eugmhais fola. Oir 'n uair a labhradh gach uile àithne reir an lagha ris a' phobull uile le Maois, air gabhail da fuil laogh agus ghabhar, maille re h uifge, agus oluinn fgarlaid, agus hiffop, chrath sè iad araon air an leabhar agus air a' phobull uile. Ag radh, 'S i fo fuil an tiomnaidh a dh' àithn Dia dhuibhfe. Tuilleadh eile, chrath è mar an ceudna an fhuil air an tabernacal, agus air foithichibh na naomh-fheirbhis uile. Agus beag nach 'eil na h uile nithe air an glanadh le fuil a reir an lagha; agus as eugmhais dòrta' fola ni bheil maitheanas *r'a fhaghail.* B' fheumail uime fin gu'm biodh famhlaidh nan nithe a 'ta fna neamhaibh air an glanadh leo fo; ach na nithe neamhaidh fein le ìobairtibh a b' fhearr na iad fo: Oir cha deachaidh Criofd a fteach do na h ionadaibh naomha làmh-dheanta, nithe a's iad fioghaire nam fior *ionad;* ach do neamh fein, chum a noife è fein a nochdadh ann am fia'nais De air ar foin-ne: No fòs chum è fein ìobradh gu minic, mar a theid an t àrdfhagart gach bliadhn' a fteach do'n ionad naomha, le fuil nan atharrach: (Oir mar fin b' fheumail è dh' fhulang gu minic o thoifeach an t faoghail) ach a noife dh'fhoill-ficheadh è aon uair ann deireadh an t faoghail, chum peacadh chur air cùl trìd è fein ìobradh. Agus amhuil ata è air òrduchadh do dhaoinibh bàs fhagail aon uair, ach 'na dhiaigh fo breitheanas: Mar fin dh' ofraileadh Criofd aon uair chum gu tugadh è air falbh peacaidh mhòrain, ach an dara h uair foillfichear è d'on droing aig am bheil dùil ris, as eugmhais peacaidh, chum flainte.

*An Soisgeul.* Luc xxii. 1.

NOise do dhruid *riu* fèisd an arain gun làibhin, d'an goir'ear a' chàisg Agus bha na h àrd-shagairt agus na sgriobhuichean ag iarraidh cionnas a dh' fheudadh iad eisean a chur gu bàs; oir bha eagal a' phobuill orra. Ann sin chuaidh Satan ann Iudas d' an co'-ainm Iscariot, neach a bha do àireamh an dà-fhir-dheug. Agus dh'imich è, agus labhair è ris na h àrd-shagartaibh agus re caiptinibh *an teampuill*, cionnas a bhrathadh sè eisean doibh. Agus bha iad subhach, agus rinn iad cùmhnant *ris*, airgiod a thabhairt da. Agus gheall eisean, agus dh iarr è àm iomchu'idh air a bhrath' dhoibh gun am pobull a bhi làthair. Ann sin thainig là an arain gun làibhin, ann s am b eigin an tuan-càisg' a mharbhadh. Agus chuir è uaithe Peadar agus Eoin, ag radh, Im'ichibh, agus ull'uichibh dhuinn a' chàisg, chum gu 'n itheamaid. Agus a dubhairt iadsan ris, C'ait' an àill leat sinn a dh' ull uichadh? Agus a dubhairt sè riu, Fèuch, air dhuibh dol a steach do 'n bhaile, tachraidh oirbh duine, a' giulan soithich uisge; leanaibh è do 'n tigh ann s an d' theid è steach. Agus abruibh re fear an tighe, A deir am maighisdir riut, C'àit' am bheil an seomar-aoidheachd an s an ith mi chàisg maille re m' dheisciobluibh? Agus feuchaidh sè dhuibh àrd-sheomar farsaing uidhimichte: ull'uichbhs' ann sin. Agus dh'imich iad agus fhuair iad mar a dubhairt se riu: agus dh' ull'uich iad a' chàisg. Agus 'n thrà' thainig an uair, shuidh è sios, agus an dà-abstol-deug maille ris. Agus a dubhairt sè riu, Le mòr-thogradh mhiannaich mi a' chàisg so itheadh maille ribh roimh dhamh fulang. Oir a deirim ribh, Nach ith mi dhith tuilleadh, gus an coi'-lionar i ann rioghachd Dhe. Agus ghlac sè 'n cupan, agus air dha buidhèachas a thaibhairt, a dubhairt sè, Gabhaibh so, agus roinibh eadruibh fein è. Oir a deirim ribh, nach òl mi do thoradh na fìneamhain, gus an d' thig rioghachd Dhe. Agus ghlac sè aran agus taireis buidheachas a thabart, bhris sè agus thug sè dhoibhsin è, ag radh, 'S è so mo chorp-sa a 'ta air a thoirt air bhur sonsa: deanuibh so mar chuimhnè ormsa. Agus mar an ceudna an cupan, ann diaigh na suipeir', ag radh, Is è 'n cupan so an tiomna nuadh ann m' fhuilse, a dhòirteadh air bhur son-sa. Ach feuch, lamh an ti bhrathas mise maille rium air a' bhòrd. Agus gu firinneach ata Mac an duine ag im'eachd a reir mar a dh' òrduicheadh: ach 's an-aoibhinn do 'n duine sin leis am brathar é.

Agus

Agus thòsaich iadsan air rannsachadh eatorra fein co aca bhu gus an ni so a dhéanamh. Agus bha fòs comhstribh eatorra, co aca bu mhò a bhiodh. Ach a dubhairt eisean riu, Ata aig righribh nan Geintileach tighearnas orra; agus goir'ear daoine fial dhiubhsan, aig am bheil ùghdarras orra. Ach na bithibhse mar sin: ach an neach a's mò 'nar measg, biodh è mar an neach a's òige; agus an ti a's àirde, mar eisean ata ré frithealadh. Oir co aca '*s* mò, 'n ti a shuidheas air bòrd, no eisean a ni frithhealadh? nach è 'n ti a shuidheas? ach ata mise 'n ar measg sa mar fhear-frithealaidh. Is sibhse iadsan a dh' fhan maille riumsa ann mo bhuairibh, Agus ata mise 'g òrduchadh dhuibh rioghachd, mar a dh' òrduich m' Athair dhamh-sa: Chum's gu'n ith agus gu 'n òl sibh air mo bhòrd sa ann mo rioghachd, agus gu 'n suidh sibh air caithrichibh rioghail, a' toirt breith air dá threibh-dheug Israeil. Agus a dubhairt an Tighearna, A Shimoin, a Shimoin, fèuch, dh' iarr Satan sibhse, chum *bhur* criaradh mar chrui'neachd: Ach ghuidh mise air do shonsa, nach dìobradh do creidimh thu: agus 'n uair a dh' iompoichear thu, neartuich do bhràithre. Agus a dubhairt eisean ris, A Thighearna, 'ta mise ullamh gu dol maille riut araon chum priosuin, agus a chum bàis. Agus a dubhairt eisean, A deirim riut, a Pheadar, nach goir an coileach an diu, gus an àichsheun thu tri uaire gur aithne dhuit mi. Agus a dubhairt sè riu, 'N uair a chuir mi uam sibh gun sporan, agus gun mhàla, agus gun bhròga, an raibh uireasbhuidh ni sam bith oirbh? Agus a dubhairt siad, Cha raibh. Ann sin a dubhairt sè riu, Ach anois' ge b'è aig am bheil sporan, togadh sè è, agus mar an ceudna a mhàla: agus an ti aig nach 'eil cloidheamh, reiceadh è cadach, agus ceannachadh è h aon. Oir a deirim ribh, gur eigin fòs an ni so 'ta sgriobhta a choi'-lionadh annamsa, Agus bha è air àireamh a' measg nan ciontach: oir ata crioch aig na nithibh ud, a 'ta mu m' thimchioll-sa. Agus a dubhairt iadsan, A Thighearna, fèuch, ata dà chloidheamh ann so. Agus a dubhairt eisean riu, 'S leòr è. Agus air dha dol amach, chuaidh sè, mar bu ghnà' leis gu sliabh nan Oluidh'; agus lean a dheisciobuil fòs è. Agus an uair a thainig è do 'n àite, a dubhairt sè riu, Deanaibh ùrnuigh, chum's nach tuit sibh ann buaireadh. Agus thairngeadh eisean uatha mu thimchioll urchuir chloiche, agus leig sè è fein air a ghlùinibh agus rinn è ùrnuigh, Ag radh, Athair, ma's toil leat, cuir an cupan so tharum: gidheadh na b' i mo thoilse, ach do thoilse gu raibh deanta. Agus dh' fhoillsicheadh dha aingeal o fhlaitheanas,

M 2 'ga

'ga neartachadh. Agus air bhi dha ann an cruaidh-ghleachd' anama, rinn è ùrnuigh na bu d ùrachdaich' : agus bha fhallas mar bhraona mòra fola a' tuiteam sios air an talamh. Agus air dha eirigh o ùrnuigh, thainig è chum a dheisciobul, agus fhuair fè 'n an codal iad tre thuirse. Agus a dubhairt fè riu, C'ar son ata sibh 'n ar codal? eiribh, agus deanaibh ùrnuigh, chum's nach tuit sibh ann am buaireadh. Agus air dha-san bhi fòs a' labhairt feuch sluagh, agus dh' imich eisean d' am b' ainm Iudas, aon do 'n dà-fhear-dheug, rompa, agus dhruid è 're h' Iosa, chum a phògadh. Ach a dubhairt Iosa ris, A Iudas, am bheil thu le pòig a' brath' Mhic an duine? Agus 'n uair a chunnaic iads' a bha maille ris, an ni bha teachd a dubhairt siad ris, A Thighearna, 'm buail sinn leis a' chloidheamh? Agus bhuail a h aon diubh feirbhiseach an ard-shagairt, agus ghearr fè dheth a' chluas dheas. Agus fhreagair Iosa agus a dubhairt fè Fulaingibh gus a so. Agus bhean è r'a chluais, agus shlànuich fè i. Ann sin a dubhairt Iosa ris na h àrd-shagartaibh agus caiptinibh an teampuill, agus na seanoiribh a thainig d'a ionnsuidh, 'N d' thainig sibh 'mach le cloidhibh agus le bataibh, mar gu b' ann aghaidh meirlich? 'N uair a bha mi gach la maille ribh san teampull, cha do shìn sibh amach *bhur* lamha a'm' aghaidh : ach s'i so bhur n uairse, agus cumhachd an dorchadais. Ann sin rug iad air-sin, agus thug iad leo *è*, agus thug iad è do thigh an àrd-shagairt. Agus lean Peadar am fad uaithe è. Agus air dhoibh teine fhadadh ann am meadhon an talla, agus suidhe sios am fochair a chèile, shuidh Peadar 'n am meadhon. Ach chunnaic cailin áraidh è 'n a shuidhe aig an teine, agus air dh'i amharc gu geur air, a dubhairt si, Bha 'm fear so mar an ceudna maille ris. Agus dh' áichsheun eisean è, ag radh, A bhean, cha 'n aithne dhamh è. Agus beagan 'n a dhiaigh sin chunnaic neach eile è, agus a dubhairt fè, 'S ann diubh thusa mar an ceudna. Agus a dubhairt Peadar A dhuine, cha 'n ann. Agus mu thimchioll ùine aon uair' 'n dhiaigh sin, chothaich neach eile air, ag radh, Gu fìrinneach bha *'m fear* so mar a ceudna maille ris; oir is Galileanach è. Agus a dubhairt Peadar, A dhuine, ni h aithne dhamh ciod ata thu 'g radh. Agus air ball 'm feadh a bha è fòs a' labhairt, ghoir an coileach. Agus air tionndadh do 'n Tighearna, dh' amhairc fè air Peadar; agus chuimhnich Peadar focal an Thigearna, mar a dubhairt fè ris, Mun goir an coileach, áich-sheunaidh tu mi tri uaire. Agus chuaidh Peadar amach agus ghuil è gu goirt. Agus rinn na

daoine, a chum Iosa, fanoid air, 'ga bhualadh. Agus 'n uair a dh' fholuich iad a shuile, bhuail iad è san aghaidh, agus dh' fheòraich iad deth, ag radh, Dean faidheadoireachd, co è a bhuail thu? Agus labhair iad mòran do nithibh eile gu toibheumach 'n a aghaidh. Agus 'n uair a bha 'n là air teachd, chruinnich seanadh a' phobuill, agus na h àrd-shagairt agus na sgriobhuichean ann ceann a chèile, agus thug iad eisean chum an comhairle, Ag radh, An tu Chriosd? innis dhuinn. Agus a dubhairt sè riu, Ma dh' innseas mi dhuibh, cha chreid sibh. Agus ma dh' fheòraicheas mi fòs *ni air bith*, cha toir sibh freagradh dhamh, agus cha leig sibh as *mi*. 'N a dhiaigh so bithidth Mac an duine 'n a shuidhe air deas làimh cumhachd Dhe. Ann sin a dubhàirt siad uile, An tusa ma seadh Mac Dhe? Agus a dubhairt sè riu A deir sibhse gur mi. Agus a dubhairt siad, Ciod tuilleadh am feum ata againn air fia'nais? oir chula sinn fein as a bheul fein.

---

## Deardaoin roimh 'n Chaisg.

*An Litir.* 1 Cor. xi. 17.

'NOise ann san ni so a chuiream ann cèill *duibh*, ni molam *sibh*, do bhri' gu bheil sibh teachd ann ceann a chèile ni h ann chum bhur maith, ach bhur croin. Oir air cruinneachadh dhuibh ann ceann a chèile san eaglais, ata mi cluinntin gu bheil eas-aonachda 'n ar measg; agus ata mi ann cuid 'g a chreidsin. Oir is eigin fòs saobh-bhar'aile bhi eadearuibh, chum gu'n deanar follasach an dream a 'ta dearbhta 'n ar measg. Uime sin 'n uair a thig sibh ann ceann a chéile do aon àite, ni *h è sin* suipeir an Tigearna itheadh. Oir ithidh gach aon air tùs a shuipeir fein, agus ata neach ocrach, agus neach eile air mheisg. An è nach 'eil tighean agaibh chum itheadh agus òl ionnta? no am bheil sibh deanamh tàir' air eaglais De, agus a' nàrach na muintir aig nach 'eil? Creud a deiream ribh? Am mol mi sibh ann *sa chùis* so? cha mhol. Oir fhuair mise o'n Tighearna, an ni sin fòs a thug mi dhuibhse, Gur ghlac an Tighearna

Tighearna Iosa aran, ann san oidhche an do bhrathadh è: Agus air breith buidheachais, bhris sè è, agus a dubhairt è, Gabhaibh, ithibh; is è so mo chorpsa, a 'ta air a bhriseadh air bhur son-sa: deanaibh so mar chuimhneachan ormsa. Air a' mhodh cheudna fòs *ghlac sè* an cupan, taireis na suipeir, ag radh, Is è an cupan so an Tiomnadh nuadh ann m' fhuil-se: deanaibhse so, cia minic a dh' òlas sibh *è*, mar chuimhneachan ormsa. Oir cia minic a dh' itheas sibh an t aran so, agus a dh' òlas sibh an cupan so, 'ta sibh a' foillseachadh bàis an Tighearna gus an d' thig è. Uime sin, ge b'è neach a dh' itheas àn t aran so, agus a dh' òlas an cupan *so*, an Tighearna gu neo iomchuid'h, bithidh sè ciontach do chorp agus do fhuil an Tighearna. Ach ceasnuicheadh duine è fein, agus mar sin itheadh è do'n aran *so*, agus òladh è do'n chupan *so*: Oir ge b'è dh' itheas agus a dh' òlas gu neo-iomchu'idh, ata è 'g itheadh agus ag òl breitheanais dha fein, do bhri' nach 'eil è a' deanamh aithneadh air corp an Tighearna. Air a shon so *'ta* mòran 'n ar measg anmhunn agus tinn, agus ata mòran 'n an codal. Oir nan d' thugamaid breith oirn' fein, cha tugtadh breith oirn'. Ach 'n uair a bheir'ear breith oirn', ata sinn air ar smachdachadh leis an Tighearna, chum nach bitheamaid air ar damnadh maille ris an t saoghal. Uime sin, mo bhràthre, 'n uair a thig sibh ann ceanne a chèile chum itheadh, fanaibh r'a chèile. Agus ma bhios ocras air aon neach, itheadh è aig an tigh; chum nach d' thig sibh ann ceann a chèile gu breitheanas. Agus cuiridh mise gach ni eile ann ordugh 'n uair a thig mi.

*An Soisgeul.* Luc. xxiii. 1.

AGus air eirigh do 'n chuideachd ac' uile, thug iad è gu Pilat. Agus thòsaich iad re cùis a chur air, ag radh, Fhuair sinn am *fear* so a' claonadh a' chinnich, agus a' bacadh cis a thoirt do Cheasar, ag radh, Gur è fein Chriosd an righ. Agus dh' fheòraich Pilat deth, ag radh, An tusa righ nan Iudhach? agus fhreagair eisean agus a dubhairt sè, Deir tu *è*. An sinn a dubhairt Pilat ris na h àrd-shagartaibh agus ris an t sluagh, Ni bheilimse faghail aon choire san duine so. Agus bha iadsan ni bu ro dhéineadh, ag radh, 'Ta è buaireadh a' phobuill, ag teagasg tre Iudea uile, a' tòiseachdah o 'n Ghalilee gus an àite so. 'N uair a chula Pilat mu 'n Ghalilee dh' fheòraich

fheòraich è 'm bu Ghalileanach an duine. Agus n' uair a chual' è gur b' ann do fhlaitheachd Ioraith a bha è, chuir fè gu h Ioraith è, neach a bha è fein ann Ierufalem fna laithibh fin. Agus 'n uair 'a chunnaic Ioraith Iofa, bha aoibhneas mòr air: oir bha dèidh aige rè ùine fhada air eifean fhaicfin, do bhri' gu'n cual' è mòran uime; agus bha dùil aige gu 'm faiceadh è miorbhuil eigin air a dheanamh leis. Ann fin dh' fheòraich fè moran do cheifdibh dheth; ach cha d' thug è freagradth fam bith air. Agus fheas na h àrd-fhagairt agus na fgriobhuichean 'g a chafaid gu dian. Agus chur Ioraith agus a luchd-cogaidh ann neimh-prís è, agus rinn iad fanoid air, agus taireis a fgeudachadh ann eadach ro-gheal, chuir fe air ais gu Pilat è. Agus rinneadh Pilat agus Ioraith n' an càirdibh d'a chèile fan la fin; oir bha iad roimhe finn an naimhdeas r'a chèile. Agus 'n uair a ghairm Pilat 'n ceann a chèile na h àrd-fhagairt, agus na h uachdarain, agus am pobull, A dubhairt fè riu, Thug fibh a'm' ionnfuidhs' an duine fo, mar neach ata tionndadh a' phobuill a thaoibh: agus féuch, air dhamh *a* cheafnachadh ann bhur lathair, chá d' fhuair mi coire air bith fan duine fo thaobh na' nithe fin, mu 'm bheil fibh cur cùis air; No fòs Ioraith: oir chuir mi d'a ionnfuidh fibh, agus fèuch, cha d' rinneadh ni air bith leis toilltineach air bàs. Uime fin, air dhamh-fa a fmachdachadh, leigidh mi as *è*. Oir b' fheudar dha neach eigin a leigeadh as doibh air an fhèifd. Agus ghlaodh iad amach dh'aon ghuth, ag radh, Beir uainn *am fear* fo, agus leig air a chomas duinne Barabbas: (Neach air fon ceannairc' àraidh a rinneadh ann fa bhaile, agus air fon mortaidh, a thilgeadh am prìofun). Air an àdhbhar fin labhair Pilat riu a-rìs, air dha bhi toileach Iofa a chur fa fgaoil. Ach ghlaodh iadfan, ag radh, Ceus *è*, ceus è. Agus a dubhairt fè riu an treas uair, C'ar fon, ciod an cron a rinn è? cha d' fhuair mife cùis bhàis air bith ann: uime fin, tairèis dhamh a fmachdachadh, leigidh mi as *è*. Agus luidh iadfan air le guthaibh mòra, ag iarraidh eifean a cheufadh: agus bhuadhaich an guthanna-fa, agus *guthanna* nan àrd-fhagart. Agus thug Pilat breith gu 'n deanta na dh' iarr iad. Agus leig è 'mach dhoibh eifean a thilgeadh am prìofun air fon ceannairc' agus mortaidh, an neach a dh' iarr iad; ach thug fè thairis Iofa d' an toil. Agus mar a thug iad leo è, rug iad air Simon, duine àraidh o Chirene, a bha teachd o'n dùthaich, agus chuir iad an crannceufaidh air, g'a iomchar ann diaigh Iofa. Agus lean cuideachd mhòr è do 'n t fluagh, agus do mhnaibh, a bha fòs re bròn

agus

agus 'g a chaoinidh. Ach air tionndadh Iosa riu, a dubhairt sè, Ingheana Ierusalem, na guilibh air mo shonsa ach guilibh air bhur son fein, agus air son bhur cloinne: Oir fèuch, ata na laith' a' teachd, ann s an abair iad, 'S beannuichte na *mnài* sheasga, agus na bronna nach do ghiulain *clann*, agus na cìocha nach d' thug bainne. Ann sin tòsaichidh iad air a radh ris na beanntaibh, Tuitibh oirne; agus ris na cnocaibh, Folaichibh sinn. Oir ma ni siad na nithe so ris a' chrann ùr, ciod a ni iad ris a' chrìonaich? Agus thugadh mar an ceudna dias eile a bha n' an daoine drochmhuint', chum bhi air an ceusadh maille ris. Agus 'n uair a thainig iad do 'n àite d' an goir'ear àit' a' chlaigimn, ann sin cheus iad è fein, agus na droch dhaoine; fear dhiubh air a làimh dheis, agus am fear eile air a làimh chli. Ann sin a dubhairt Iosa, Athair, maith dhoibh; oir cha 'n 'eil fhios aca ciod ata siad a' deanamh. Agus ag roinn eadaich dhoibh, thilg iad croinn *air*. Agus shcas am pobull ag amharc: agus rinn na h uachdarain fanoid *air* maille riu-san, ag radh, Shaor è daoin' eile; saoradh sè è fein, ma 's è so Criosd, aon taghta Dhe. Agus fòs rinn na saighd fheara fanoid air, a' teachd d'a ionnsuidh, agus a' tairgseadh fion-geur dha, Agus ag radh, Ma 's tu rìgh nan Iudhach, fòir ort fein. Agus bha sgrìobha fòs air a sgriobhadh os a cheann, ann an litrichibh greigis, agus laidin, agus eabhrach, IS E SO RIGH NAN IUDHACH. Agus thug a h aon do na droch dhaoinibh a' chrochadh, toibheum dha, ag radh, Ma 's tu Criosd, saor thu feine agus sinne. Ach fhreagair am fear eile, agus chronaich sè è, ag radh, Nach 'eil eagal De ort, agus gu bheil thu fuidh 'n aon dìteadh *ris?* Agus sinne da rìreadh an ceartas; oir ata sinn a' faghail na' nithe sin a thoill ar gniomhartha: ach cha d' rinn an duine so chron air bith. Agus a dubhairt sè re h Iosa, A Thighearna, cuimhnich ormsa 'n uair a thig thu do d' rioghachd. Agus a dubhairt Iosa ris, Gu deimhin a deirim riut, gu 'm bi thu maille riumsa 'n diu ann am phàrras. Agus bha è mu thimchioll na seathadh uaire, agus bha dorchadas air an talamh uile gus an naothadh uair. Agus dhorchaicheadh a' ghrian, agus reubadh brat-roinn an teampuill 'n a mheadhon. Agus 'n uair a ghlaodh Iosa le guth mòr, a dubhairt sè, Athair, ata mi tiomnadh mo spioraid a' d' làmhaibh: agus 'n uair a dubhairt è so, thug è suas an deo. 'Noise 'n uair a chunnairc an Senturion an ni do rinneadh, thug è glòir do Dhia, ag radh, Gu fìrinneach b' ionracan an duine so.

ſo. Agus am pobull uile a chruinich dh' ionnſuidh an t ſeallaidh ſin, 'n uair a chunnaic iad na nithe a rinneadh, phill iad air an ais, a' bualadh an uchd. Agus ſheas a luchd eòlais uile, agus na mnài a lean è o'n Ghalilee, 'm fad uaithe, ag amharc air na nithibh ſin.

---

## Diahaoine na Cèuſa.

*Na h Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich, guidhimid gu 'n ſealladh tu gu gràſail air do theaghlach fein, air ſon an raibh ar Tighearna Ioſa Crioſd toileach a bhi air a bhrath, agus è fein thoirt ſuas do lamhaibh dhaoin' aingidh, agus bàs fhullang air a chrois, ata noiſe beo agus a riaghluchadh maille riutſa agus ris an Spiorad naomh, aon Dia gu brath, Saoghal gu 'n chrich. Amen.

A Dhe uile chumhachdaich agus ſhiorruidh, ata naomhachadh agus a ſtiuradh, na h-eaglais gu h-iomlan le d' Spiorad; gabh ar n-achanuich agus air n-urnuigh ata ſinn a' tairgſe dhuit air ſon gach uile ſtaid dhaoine an a d' eaglais naomh, chum gu 'n dean gach ball d'i ſeirbhis dhuit-ſe gu firineach agus gu diaghaidh, 'na ghairm agus na oifig fein, trid air Tighearna agus ar ſlanui'fhear Ioſa Crioſda. Amen.

O Dhe thròcairich, a chruthaich na h-uile dhaoine, agus leis nach fuathach nì air bith a rinn thu, agus leis nach àil bàs peacair, ach leis am b' fhearr gu n-iompuicheadh agus gu 'm biodh è beo; dean trocair air na h-uile Iudhaich turcaich, anna-creidmhich, agus eircich, agus thoir uatha gach uile ain-eolas, cruas cridhe, agus dimheas air t-fhocal fein; agus mar ſin thoir dhathaigh iad, a Thighearna bheannuichte, dh' ionſuidh do thrèud, chum gu 'm bi iad air an ſàbhaladh a' meaſg fuigheal nam ſior Iſraeliteach, agus gu 'n dean'ar iad na n-aon chrò fo n-aon bhuchaille, Ioſa Crioſd ar Tighearna, ata beo agus a riaghluchadh maille riutſa agus ris an Spiorad naomh, aon Dia, ſaoghal gun chrìch. Amen.

## Diahaoine na Ceusa.

*An Litir.* Eabh. x. 1.

AIr bhi aig an lagh sgàile nithe maithe re teachd, *agus* ni h è fior iomhaigh nan nithe fein, ni 'n comasach dha an droing a thig d'a ionnsuidh a choidhch' a dheanamh foirfe, leis na h ìobairtibh sin a bha iad ag ofrail o bhliadhna gu bliadhna a ghnà'. Oir ann sin nach sguireadh iad do bhi 'g an ofrail? do bhri' nach biodh aig luchd deanamh na naomh-sheirbhis tuilleadh coguis air bith peacaidh air dhoibh bhi aon uair air an glanadh. Ach ann sna *h ìobairtibh* sin *nithear* ath-chuimhneachadh air peacaibh gach bliadhna. Oir ni bheil è 'n comas gu tugadh fuil tharbh agus ghabhar peacaidh air falbh. Uime sin ag teachd dha do 'n t saoghal, a deir sè, Iobairt agus ofrail ni' m b' àill leat, ach dh' ull'uich thu corp dhamh-sa: Ann an ìobairtibh-losgaidh, agus ann an ìobairtibh air son peacaidh ni' n raibh tlachd agad: Ann sin a dubhairt mise, Fèuch ataim ag teachd (ann rola an leabhair ata sùd sgriobhta orm) chum do thoils' a dheanamh, O Dhe. Air dha a radh roimhe sin, Iobairt, agus ofrail, agus ìobhairte-losgaidh, agus ìobairt air son peacaidh ni' m b' àill leat, agus ni'n raibh do thlachd *annta* (a 'ta air an ofrail a reir an lagha). Ann sin a dubhairt sè, Fèuch, ataim ag teachd a dheanamh do thoil-se, O Dhe. 'Ta è cur air cùl a' cheud ni, chum gu'n daingnich è an dara ni. Leis an toil so 'ta sinne air ar naomhachadh, trìd ofrail cuirp Iosa Criosd aon uair. Agus tha gach uile shagart a' seasamh gach la, a' ministreileachadh agus ag ofrail nan ìobairte ceudna gu minic, nithe do nach 'eil è 'n comas a choidhch' peacaidh thoirt air falbh: Ach an duine so, taireis da aon ìobairt ofrail air son peacaidh, shuidh sè a choidhch' tuilleadh air deas làimh Dhe; A' feitheamh o sin suas gus an cuir'ear a naimhde 'n an stòlchos fuidh chosaibh. Oir le aon ìòbairt rinn è choidhch' foirfe iadsan a 'ta air an naomhachadh. Agus ata an Spiorad naomh mar an ceudna a' deanamh fia'nais duinne *air na nithibh so*: oir taireis da radh roimhe, Is è so an cùmhnant a ni mi

riu

riu 'n diaigh nan làith' ud, deir an Tighearna; Cuiridh mi mo lagh 'n an croidhe, agus fgriobhaidh mi è air an inntin: Agus am peacaidh agus an ea ceirte cha chuimhnich mi ni 's mò. 'Noife, far am bheil maitheanas nan nithe so, ni bheil ofrala airfon peacaidh ann ni 's mò. Uime fin, a bhràithre, do bhri' gu bheil dànaehd againn chum dol a fteach do n ionad a 's naomha tre fhuil Iofa, Air flighe nuaidh agus bheo a choifrig è dhuinne trìd an roinn bhrat, fin r'a radh, tre fheoil fein. Agus do bhri' gu bheil againn àrd-fhagart os ceann tighe Dhe: Thigeamaid am fogus le croidhe fior ann lan dearbh-beachd a' chreidimh, le 'r croidheachaibh air an crath-ghlanadh o dhroch coguis, agus le 'r cuirp air an nigheadh le h uifge glan. Cumamaid gu daingean aidmheil ar dòchais gun chlaonadh, oir is fìrinneach an ti a gheall) Agus thugamaid an aire d'a chèile chum ar brofnachadh gu gràdh, agus deadh oibridh: Gun bhi leigeadh dhinn finn fein a chruinneachadh ann ceann a chèile, mar is gnà' le dream àraidh; ach a' comhairleachadh *chèile:* agus gu ma mòid *a ni fin* so, do bhri' gu bheil fibh faicfinn an là a' tarruing am fogus.

*An Scifgeul.* Join xix. 1.

AIr an àdhbhar fin ghlac Pilat Iofa, agus fgiurs sè *è* Agus dh' fhigh na faighd-fheara crùn droighinn, agus chuir iad air a cheann è, agus chuir iad brat purpuir uime, Agus a dubhairt iad, Fàilt' ort, a righ nan Iudach: agus bhuail iad le 'm bafaibh è. Ann fin chuaidh Pilat amach a ris, agus a deir fè riu Fèuch, ata mife 'g a thoirt amach d' ar ionnfuidh, gu 'm bi fios agaibh nach 'eil mife faghail coire fam bith ann. Ann fin thainig Jofa amach, agus an crùn droighinn air, agus am brat purpuir uime. Agus a deir *Pilat* riu Fèuch an duine. Uime fin 'n uair a chunnaic na h àrd-fhagairt agus na maoir è, ghlaodh iad, ag radh, Ceus *è*, ceus *è*. Deir Pilat riu, Gabhaibhfe è, agus ceufaibh *è:* oir cha 'n 'eil mife a' faghail coire air bith ann Fhreagair na h Judhaich è, 'Ta lagh againne, agus a reir ar lagh ne 's coir a chur gu bàs, air fon gu 'n d' rinn sè Mac Dhe dheth fein. Uime fin 'n uair a chula Pilat a' chainnt fin, bu mhòid a bha dh' eagal air; Agus chuaidh è fteach a-rìs a dh' àit' a' bhreitheanais, agus deir sè re h Jofa,

Josa, Cia as duit? ach cha d' thug Josa freagradh air. Ann sin a deir Pilat ris, Nach labhair thu riumsa? nach 'eil fhios agad gu bheil cumhachd agamsa do cheusadh, agus gu bheil cumhachd agam do chur fa sgaoil? Fhreagair Josa, Cha bhiodh cumhachd air bith agad a' m' aghaidh-se, mur d' thugtadh dhuit o'n àird' è: air an àdhbhar sin an ti a thug mise thairis dhuit, ata aige-sin am peacadh a's mò. Agus o sin suas dh' iarr Pilat a chur fa sgaoil: ach ghlaodh na h Judhaich, ag radh, Ma leigeas tu 'm fear so fa sgaoil, cha charaid do Cheasar thu: ge b'è neach ata 'ga dheanamh fein 'n a righ, 'ta sè labhairt ann aghaidh Cheasair. Uime sin 'n uair a chuala Pilat a' chainnt sin, thug è 'mach Josa agus shuidh sè air a' chaithir bhreitheanais, ann san ionad d'an goir'ear an Leac-ùrlar, ach ann san Eabhrais, Gabbata. Agus b'e là-ullamhachaidh na càisge è, agus mu thimchioll na seathadh uaire: agus a deir sè ris na Judhachaibh, Fèuch bhur righ. Ach ghlaodh iadsan a-mach, Beir uainn, beir uainn, ceus è. Deir Pilat riu, An ceus mi bhur righ-se? Fhreagair na h àrd-shagairt, Cha 'n 'eil righ againne ach Ceasar. Ann sinn air an àdhbhar sin thug sè thairis dhoibh è, chum bhi air a cheusadh. Agus ghlac iad Josa, agus thug iad leo è. Agus chuaidh è 'mach, a' giulan a chrann-ceusaidh, do 'n ionad d' an goir'ear *àit'* a' chloiginn d' an ainm san Eabhrais, Golgota. Ann sinn cheus iad è, agus dias eile maille ris, fear air gach taobh, agus Josa sa mheadhon. Agus sgriobh Pilat fòs tiodal, agus chuir sè air a' chrann-cheusaidh è. Agus b'è an sgriobha, JOSA O NASARET RIGH NAN JUDHACH. Uime sin leugh mòran do na h Judhachaibh an tiodal so: oir bha 'n t àit' ann do cheusadh Josa fogus do 'n bhaile: agus bha an sgriobha ann Eabhrais, Greugais, agus ann Laidin. Ann sin a dubhairt àrd-shagairt nan Judhach re Pilat, Na sgriobh, Righ nan Judhach; ach gu 'n dubhairt è, Is mi rìgh nan Judhach. Fhreagair Pilat, An ni a sgriobh mi, sgriobh mi è. Ann sin 'n uair a cheus na saighdfheara Josa, ghlac iad eadach (agus rinn iad ceithir earroinnean, earroinn do gach saighd-fhear) agus *a* chòta mar an ceudna: agus bha 'n còta gun fhuaigheal, air fhigheadh o bhràighe *sios* gu h iomlan. Dubhairt iad uime sin eatorra fein, Na reubamaid è, ach tilgeamaid croinn air, co aig a bhìtheas è: chum gu 'n coi'-lionsadh an sgriobtuir, a deir, Roinn siad mo thrusgan eatorra, agus thilg iad croin air mo bhrat. Air an àdhbhar sin rinn na saighd-fheara na nithe so. 'Noise sheas làimh re crann ceusaidh Josa, a mhàthair agus piuthar a mhàthar, Muire *bean* Chleo-

-phas,

phas, agus Muire Madalen. Uime ſin 'n uair a chunnaic Joſa a mhàthair, agus an deiſciobul a b' ionmhuinn leis 'na ſheaſamh a làthair, a dubhairt sè r'a mhàthair, A bhean, fèuch do mhac. Ann ſin a deir sè ris an deiſciobul, Fèuch do mhàthair. Agus o 'n àm ſin amach thug an deiſciobuil *ſin* leis i d'a thigh fein. Ann diaigh ſo air do Joſa fios a bhi aige gu 'n raibh gach uile nithe a nois' air an criochnach', chum gu 'n coi'-lionfadh an ſgriobtuir, a deir sè, Tha tart orm. 'Noiſe bha ann ſin ſoitheach làn do fhion-geur: agus air dhoibhſin ſpuing a lionadh do 'n fhion-gheur, agus a chur air hiſop, ſhin iad chum a bheoil è. Ann ſin 'n uair a ghabh Joſa am fion-geur, a dubhairt sè, 'Ta è è criochnaichte: agus air cromadh a chinn da thug è ſuas *a* ſpiorad. Ann ſin chum's nach fanadh na cuirp air a' chrann-cheuſaidh air an t sàbaid, do bhri' gur b'e là an ullamh-achaidh a bha ann (oir bu là mòr an là sàbaid ſin) dh'iarr na h Judhaich air Pilat gu 'n rachadh an luirgne a bhrìſeadh, agus gu 'n d' thugtadh air falbh iad. Ann ſin thainig na ſaighd-fheara, agus bhris iad luirgne a' cheud fhir, agus luirgne an fhir eile, a cheuſadh maille ris. Ach air dhoibh teachd chum Joſa, 'nuair a chunnaic iad gu 'n raibh è cheana marbh, cha do bhris iad a luirgne-ſe. Ach lot fear do na ſaighd-fhearaibh a thaobh le ſleidh, agus air ball thainig amach fuil agus uiſge. Agus thug an ti chunnaic *ſin* fia'nais, agus ata fhia'nais fìrin-neach: agus ata fhios aige gu bheil è labhairt na fìrinn, chum gu 'n creideadh ſibhſe. Oir rinneadh na nithe ſo, chum gu 'n coi'-lionfadh an ſgriobtuir; Cha bhriſear cnàimh dheth. Agus a-rìs a deir ſgriobtuir eile, Amhaircidh iad air-ſin a lot iad.

---

## Oidhche Chaiſg.

### *An Urnuigh.*

DEonuich, O Thighearna, mar ata ſinn air ar baiſteadh chum bàis do mhic bheannuichte ar ſlanui'fhear Joſa Criosd; mar ſin, le bhi ſior mharbhadh ar n' ainmianna truaill-idh, gu 'm bi ſin air ar n' adhlacadh maille ris, agus gu 'n d' theid

theid sinn trid an uaigh agus geata bhàis gu'r neis-eiridh shòlasaich, air son toiltinis an ti a bhàsaich, agus a dh-adhlaiceadh, agus a dh-eirich a ris air ar son, do Mhac Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

---

## Oidhche Chaisg.

*An Litir.* 1 Phead. iii. 17.

IS fearr, ma's è sin toil De, sibh a dh' fhulang air son maith a dheanamh, na air son uilc a dheanamh. Oir dh' fhuiling Criosd fòs aon uair air son peacaidh, am fìrean air son nan neo-fhìrean, (chum gu'n d' thugadh è sinne gu Dia) air dha bhi air a chur gu bàs san fheoil, ach air a bheothachadh trìd an Spioraid: Leis an deachaidh è fòs, agus an do shearmonaich è do na spioradaibh ann am prìosun; A bha o shean cas-ùmhal, 'n uair a dh' fheith fad-fhulangas De aon uair ann laithibh Noe, 'm feadh 's a bha an àirc 'ga h ulluchadh, ann san raibh beagan, sin r'a radh, ochd anama, air an sàbhaladh trìd uisge. 'Ta 'm baiste, mar shaimpleir a 'ta coi'-fhreagradh dha so (ni h è cur dhinn sal na feòla, ach freagradh deadh choguis thaobh Dhe) 'neise 'g ar tearnadh-ne, trìd aiseirigh Josa Criosd: Neach air dha dol gu neamh, a 'ta 'n a shuidhe air deas-laimh Dhe, air do ainglibh, agus do uachdaranachdaibh, agus do chumhachdaibh, bhi air an cur fuidh cheannsal-san.

*An Soisgeul.* Mhath. xxvii. 57.

AGus air teachd do'n fheascar, thainig duine saibhir o Arimathea, d' am b' ainm Joseph, neach a bha è fein 'n a dheisciobul aig Josa mar an ceudna: Air dol dha-san gu Pilat, dh'iarr è corp Josa: ann sinn dh'òrduich Pilat an corp a thabhairt *da* Agus air glacadh a' chuirp do Joseph, phaisg sè ann an lion-eadach fior-ghlan è. Agus chuir sè è 'n a uaigh nuadh fein, a chladhaich sè ann an carruig: Agus air caruchadh cloich'

cloich' mhòir dha gu dorus na h uaighe, dh'fhalbh fè. Agus bha Muire Magdalene, agus a' Mhuire eile, 'n an fuidhe fa chomhair na h uaighe. 'Nois' air an là màrach, noch is è 'n là 'n diaigh an ull achaidh, chruinnicheadh na h àrd-fhagairt agus na Phairifich gu Pilat, Ag radh, A thighearn', is cuimhne leinn an t ann a bha am mealltoir ud fòs beo, gu'n dubhairt fè, Eir'idh mi 'n diaigh thri làith'. Orduich uime fin an uaigh bhi air a coimhead gu cinnteach gus an treas là, áir cagal gu'n d'thig a dheifciobuil fan oidhche, agus gu 'n goid iad leo è, agus gu 'n abair iad ris a' phobull, Gu'n d'eirich è o na marbhaibh: agus mar fin bithidh am mearachd deireannach ni 's miofa na 'n ceud *mhearachd*. A dubhairt Pilat riu, 'Ta faire agaibh, im'-ichibh, *agus* deanaibh *an uaigh* coi-tearuinte 's is aithne dhuibh. Agus air im'eachd dhoibhfin rinn iad an uaigh cinnteach, ag cur feula' air a' chloich, maille re faire.

---

## La Caifg.

¶ *Aig an urnuigh mhaidne, ann àite an t failm,* (O Thigibh, *&c.*) *a deirear no feinnear na h-ainteim fo.*

CRiofd ar n *uan* càifg'. air ìobradh air ar fon. Uime fin gleidheamaid an fhèifd, na b' ann le fean làibhin, no làibhin a mhioruin agus an uilc; ach le *aran* neo-làibhinte an treibhdhireis agus na fìrinn. 1 *Cor.* v. vii.

AIr do Criofd eirigh o na marbhaibh. nach bàfaich è ni 's mò; cha 'n 'eil tighearneas aig a' bhàs ni 's mò air. Oir a mhèud gu 'n d' fhuair è bàs, is ann do'n pheacadh a fhuair è bàs aon uair *amhàin:* ach a mheud gu bheil è beo, is ann do Dhia ata sè beo. Mar fin mar an ceudna meafaibhfe gu bheil fibh fein gu deimhin marbh do'n pheacadh: ach beo do Dhia tre Jefa Criofd ar Tighearna. *Rom.* vi. 9.

TA Criosd air eirigh o na marbhaibh, *agus* rinneadh an ceud thoradh dhiubhsan a choidil deth. Oir mar is ann tre dhuine *thainig* am bàs, is ann tre dhuine *thig* ais-eirigh nam marbh mar an ceudna. Oir mar ann Adhamh ata gach uile ag faghail a' bhais, is amhuil sin mar an ceudna a nithear gach uile beo ann Criosd. 1 *Cor*. xv. 20.

Glòir do 'n Athair, agus do'n Mhac agus do'n Spiorad naomh.

*Freag*. Mar bha an tùs, a noise 'ta, agus bidh gu brath: Saoghal gun chrìch. Amen.

*An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich, a thug buaigh air a' bhàs trid t aon-ghinn Mhic Josa Criosd, agus a dh-fhosgail dhuinne geata na beath shiorruidh; tha sinn gu h-umhla a' guidhe ort, mar a' ta thu cur deagh thograidh 'n ar n-inntinibh le d' ghràs sonnruichte ga 'r stiuradh roimh laimh; mar sin gu 'n toir sinn na mianna ceudna gu deagh chrìch le d' ghna-chomhnadh, trid Josa Criosd ar Tighearna, ata beo agus a' riaghladh maille riutsa agus ris an Spiorad naomh aon Dia gu brath, saoghal gun chrìch' Amen.

*An Litir*. Col. iii. 1.

UIme sin ma dh' eirich sibhse maille re Criosd, iarraibh na nithe a 'ta shuas, far am bheil Criosd 'n a shuidhe aig deas làimh Dhe. Suidhichibh bhur n aigneadh air na nithibh a'ta shuas, agus ni h ann air na nithibh a'ta air an talamh. Oir ata sibh marbh, agus ata bhur beatha solaichte maille re Criosd, neach a's è ar beatha-ne, ann sin bithidh sibhse mar an ceudna air bhur foillseachadh ann glòir maraon ris. Uime sin claoidhibh bhur buill a'ta air an talamh, strìopachas, neoghloine, fonn-collaidh, ain-mhianna, agus sannt, ni a 's iodholadhradh. Nithe air son am bheil searg Dhe a' teachd air cloinn na h eas-umhlachd. Ann an raibh sibhse fòs a' gluasachd nair-eigin, 'n uair a bha sibh a' caitheamh bhur beatha annta.

*An Soifgeul.* Eoin xx. 1.

AIr a' cheud là do 'n t feachduin thainig Muire Magdalen, gu moch, agus an dorchadas fòs ann chum na h uaighe, agus chunnaic i a' chloch air a tog'ail o'n uaigh. Ruidh i ann fin, agus thainig i gu Simon Peadar, agus gus an deifciobul eile a b'ionmhuinn le h Jofa, agus deir fi riu, Thug iad leo an Tighearna as an uaigh, agus cha'n 'eil fhios againn c'àit' an do chuir iad è. Uime fin chuaidh Peadar amach, agus an deifciobul fin eile, agus thainig iad chum na h uaighe. Agus ruidh iad 'n an dias maraon: agus ruidh an deifciobul eile ni bu luaithe na Peadar, agus thainig è air tùs chum na h uaighe. Agus air cromadh fios da chunnaic è 'n lion-eadach 'n a luidhe; gidheadh cha deachaidh è fteach. Ann fin thainig Simon Peadar 'g a leantuin, agus chuaidh è fteach do'n uaigh, agus chunnaic è 'n lion-eadach 'n a luidhe; agus an neapaicin a bha m'a cheann, cha'n ann 'n a luidhe maille ris an lion-eadach, ach air leith air fhilleadh ann aon àite. Ann fin chuaidh a fteach mar an ceudna an deifciobul fin eile a thainig air tùs chum na h uaighe, agus chunnaic, agus chreid fè. Oir cha do thuig iad fòs an fgriobtuir, gur b'eigin gu'n eir'eadh eifean a-rìs, o na marbhaibh. Ann fin dh'fhalbh na deifciobuil a-rìs chum an cuideachd fein.

---

## Dialuain ann feachdmhuin na Càifg.

*An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich, a thug buaigh air a' bhàs trid t aon-ghinn Mhic Jofa Criofd, agus a dh-fhofgail dhuinne geata na beath fhiorruidh; tha fin gu h-umhla a' guidhe ort, mar a' ta thu cur deagh thograidh 'n ar n-inntinibh le d' ghràs fonnruichte ga 'r ftiuradh roimh laimh; mar fin gu 'n toir finn na mianna ceudna gu deagh chrìch le d' ghnà-chomhnadh, trid Jofa Criofd ar Tighearna, ata beo agus a' riaghladh maille riutfa agus ris an Spiorad naomh aon Dia gu brath, faoghal gun chrìch'. Amen.

*An Litir.* Gniomh x. 34.

DH'fhoſgail Peadar a bheul, agus a dubhairt sè, Gu fìrinneach ata mi 'g aithneachadh nach 'eil Dia ag amharc air pearſaibh ſeach a chèile: Ach ann s gach uile chinneach, ata an neach air am bheil eagalſan, agus a 'ta 'g oibreacadh ſìreantachd, taitneach aige. Am focal a chuir Dia gu clann Iſraeil, a' ſearmonachadh sìth tre Joſa Crioſd (is eiſean Tighearna nan uile) Am focal ſin is aithne dhuibh, a ſgaoileadh air feadh tìr' Judea uile, agus a thionnſgain o'n Ghalilee, ann diaigh a' bhaiſdidh a ſhearmonaich Eoin: Cionnas a dh'ung Dia Joſa o Naſaret leis an Spiorad naomh, agus le cumhachd; neach a chuaidh m'an cuairt a' deanamh maith, agus a' ſlanuchadh gach uile a bha air am foireigneachadh leis an diabhol: oir bha Dia maille ris. Agus ata ſinne 'n ar fia'naiſibh air na h uile nithibh a rinn è ſaraon ann an tìr nan Judhach, agus ann Jeruſalem; neach a mharbh iad 'g a chrochadh air crann: Eiſean thog Dia ſuas air an treas là, agus nochd sè è gu follaſach. Cha 'n ann do 'n t ſluagh uile, ach do fhia'naiſibh, a thaghadh le Dia roimh làimh, *eadhon* dhuinne, a dh'ith agus a dh'òl maille ris ann diaigh dha eirigh o na marbhaibh. Agus dh'àithn è dhuinne ſearmonachadh do'n t ſluagh, agus fia'nais a dheanamh gur eiſean a dh'òrduicheadh le Dia 'n a bhreitheamh air bheothaibh agus air mharbhaibh. Dha-ſa tha na fàidhean uile a' toirt fia'nais, gu'm fuigh gach uile neach a chreideas ann maitheanas 'nam peacadh trìd ainm-ſin.

*An Soiſgeul.* Luc. xxiv. 13.

FEuch, bha dias aca a' dol air an là ſin fein gu baile d' am b'ainm Emmaus, a bha tri fichead ſtàide o Jeruſalem. Agus bha iad a' labhairt eatorra fein mu thimchioll nan nithe ud uile a thachair. Agus tharladh, 'n uair a bha iad a' comhradh, agus a' coi'-reaſonachadh, gu'n d' thainig Joſa è fein am fogus, agus dh' imich sè maille riu. Ach bha 'n ſùilean air an cumail, ionnas nach d' aithnich ſiad è. Agus a dubhairt sè riu, Creud è an comhradh ſo air am bheil ſibh teachd eadruibh ſein, ag im'eachd dhuibh, agus ſibh brònach? Agus fhreagair fear aca, d' am b' ainm Cleopas, agus a dubhairt sè ris, Am bheil thus' a' t aonar a' d' choigreach ann Jeruſalem,

rusalem, agus gun fhios agad air na nithibh a rinneadh innte ann sna laithibh so? Agus dubhairt sè riu, coid na nithe? Agus a dubhairt iadsan ris, Na nithe a thaobh Josa o Nasaret, neach a bha 'n a fhàidh cumhachdach ann an gniomh agus ann am focal am fia'nais De, agus a' phobuill uile: Agus cionnas a thug na h àrd-shagairt agus ar n uachdarain thairis chum d ìte' bàis è, agus a cheus iad è. Ach bha dùil againn gu 'm b' eisean an ti a bha gu Israel a shaoradh: agus a thuill' air so uile, 's è 'n diu an treas là o rinneadh na nithe so. Agus mar an ceudna, chuir mnài àraidh dhinn fein, a chuaidh gu moch a dh' ionnsuidh na h uaighe, ua'bhas oirn': Agus 'n uair nach d' fhuair iad a chorp, thainig iad, ag radh, gu 'm fac' iad fòs taisbein do ainglibh, a dubhairt gu bheil è beo. Agus chuaidh dream àraidh dhiubhse bha maille ruinn fein, chum na h uaighe, agus fhuair iad amhuil mar a dubhairt na mnài; ach ni 'm fac' iad eisean. Ann sin a dubhairt sè riu, O dhaoine amaideach, agus mall-chroidheach chum na nithe sin uile a chreidsin a labhair na fàidhean! Nach b' eigin do Chriosd na nithe so fhulang, agus dol a steach d'a ghlòir? Agus air dha tòiseach' o Mhaois, agus o na fàidhibh uile dh' eidir-mhìnich è dhoibh ann sna sgriobtuiribh uile na nithe m'a thimchioll fein. Agus dhruid iad ris a' bhaile, gus an raibh iad a' dol: agus leig eisean air gu 'n rachadh è ni b' fhaide. Ach choi'-eignich iadsan è, ag radh, Fan maille ruinne, oir ata è dlù' ris an fheascar, agus tha deireadh an là ann. Agus chuaidh è steach a dh' fhuireach maille riu. Agus tharladh, 'n uair a shuidh è gu biadh maille riu, air dha aran a ghlacadh, gu 'n do bheannuich sè *è*, agus bhris sè *è*, agus thug sè dhoibh *è*. Agus dh' fhosgladh an sùilean, agus dh' aithnich siad è; agus chuaidh è as ann sealladh uatha. Agus a dubhairt iad r'a chèile, Nach raibh ar croidhe a' lasadh annainn, am feadh a bha è a' labhairt ruinn air an t slighe, agus 'n uair a dh' fhosgail è dhuinn na sgriobtuire? Agus dh' eirich iad air an uair sin fein, agus phill iad gu Jerusalem, agus fhuair iad an t aonfhear-deug cruinn ann ceann a chèile, agus an dream a bha maille riu, Ag radh, Dh' eirich an Tighearna da rìreadh, agus chunncas le Simon è. Agus dh' innis iad na nithe *a rinneadh* air an t slighe, agus mar a dh' aithnicheadh leo-san è ann am briseadh an arain.

Dainnairt

---

## Diamairt ann Seachd'uin na Càisg.

### *An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich, a thug buaigh air a' bhàs trid t aon-ghinn Mhic Josa Criosd, agus a dh-fhosgail dhuinne geata na beath shiorruidh; tha sinn gu h-umhla a' guidhe ort, mar a' ta thu cur deagh thograidh 'n ar n-inntinibh le d' ghràs sonnruichte ga 'r stiuradh roimh laimh; mar sin gu 'n toir sinn na mianna ceudna gu deagh chrìch le d' ghna-chomhnadh, trid Josa Criosd ar Tighearna, ata beo agus a' riaghladh maille riutsa agus ris an Spiorad naomh aon Dia gu brath, saoghal gun chrìch' Amen.

### *Air son na Litir.* Gniomh. xiii. 26.

FHeara *agus* a bhràithre, a chlann gineil Abraham, agus a mheud agaibh air am bheil eagal De, 's ann chugaibhs' a chuireadh focal na slàinte so. Oir iadsan a 'ta chomhnuidh ann Jerusalem, agus an uachdarain, air dhoibh bhi ain-eolach airsin, agus air foclaibh nam faidhean a 'ta air an leughadh gach sàbaid, le *eisean* a dhìteadh choi'-lion siad *iad.* Agus ge nach d' fhuair iad coire bàis air bith *ann*, dh' iar iad air Pilat gu'n teadh eisean gu bás. Agus 'n uair a choi'-lion iad na h uile nithe bha sgriobhta mu thimchioll, thug iad a nuas o'n chrann è, agus chuir siad ann an uaigh è. Ach thog Dia suas o na marbhaibh è: Agus chunncas è rè mòran làith' leo-san a chuaidh suas maille ris o'n Ghalilee gu Hierusalem, dream a 'ta 'n am sia'naisibh dha-san do'n phobull. Agus ata sinne a' soisgeulachadh dhuibhse a' gheallaidh, a rinneadh do na h aithreachaibh, Gu 'n do cho'-lion Dia so dhuinne an clann, a mheud gu'n do thog è suas Josa a-ris; mar ata è sgriobhta mar an ceudna san dara salm, Is tu mo Mhac-sa, an diu do ghin mi thu. Agus *mar dhearbhadh* gur thog sè suas è o na marbhaibh, gun è a phillcadh air ais tuilleadh chum truailli'eachd, a dubhairt

airt è mar so, Bheir mise dhuibh tròcaire cinnteach Dhaibhidh. Uime sin a deir sè mar an ceudna ann an *salm* eile, Cha 'n fhulaing thu do d' Aon naomha gu 'm faic sè truaill'eachd. Oir taireis da Dhaibhidh a ghinealach fein a riarachadh do reir toil Dhe, choidil sè, agus chuireadh chum athracha è, agus chunnaic sè truaill'eachd. Uime sin biodh fhios agaibh-se, fheara *agus* a bhràithre, gur ann tre 'n duine so ata maitheanas peacaidh air a shearmonachadh dhuibh: Agus trìd-sin ata gach uile neach a chreideas air a shaoradh o gach uile nithibh, o nach raibh è 'n comas duibh bhi air bhur saoradh le lagh Mhaois. Thugaibh aire uime sin, nach d' thig oiribh an ni a'ta air a radh ann sna fàidhibh, Fèuchaibh, a luchd-tarcuis, agus gabhaibh iongantas, agus rachadh as duibh: oir oibricheamsa obair ann bhur laithibh-se, obair nach creid sibh idir, ge do chuireadh duine ann cèill duibh è.

*An Soisgeul.* Luc. xxiv. 36.

SHeas Josa fein 'n am meadhon, agus a deir sè riu, Siochaint maille ribh. Ach bha iadsan fuidh gheilt-chrith agus fuidh eagal, agus shaoil iad gur spiorad a chunnaic iad. Agus a dubhairt sè riu, C'ar son ata sibh fuidh thriobloid, agus c'ar son ata smuaintidh ag eirigh suas ann bhur croidhibh? Feuchaibh mo làmhan agus mo chosa, gur mi fein a th' ann: lámhaichibh mi, agus faicibh, oir cha 'n 'eil aig spioraid feoil agus cnàmha, mar chi sibh agamsa· Agus 'n uair a dubhairt è so, nochd è dhoibh a làmha agus a chosa, agus air bhi dhoibh fòs mi-chreid'each tre aoibhneas, agus iad fuidh iongantas, a dubhairt sè riu, Am bheil biadh sam bith agaibh ann so? Agus thug iad dha mìor do iasg ròiste, agus do chìr-mheala. Agus ghlac sè è, agus dh' ith sè 'n am fia'nais. Agus a dubhairt sè riu, 'S iad so na briathra a labhair mi ribh, 'n uair a bha mi fòs maille ribh, gur eigin do na h uile nithe 'ta sgriobhtà ann an lagh Mhaois, agus *ann* sna fáidhibh, agus *ann* sna salmaibh a m' thimchioll-sa, bhi air an coi'-lionadh. Ann sin do fhosgail sè an tuigse chum gu 'n tuigeadh iad na sgriobtuire, Agus a dubhairt sè riu, Mar so ata è sgriobhta, agus mar so b' eigin do Chriosd fulang, agus eirigh o na marbhaibh an treas là: Agus aithreachas agus maitheanas peacaidh bhi air an searmonachadh 'n a ainmse, do na h uile chinneach, a' tòiseach'

feach' aig Ierufalem. Agus is fia'naifean fibhfe air na nithibh fo.

---

## An ceud Domhnach an deigh Chaifg.

### *An Urnuigh.*

A Thair uile chumhachdaich, a thug t-aon ghin Mhic gu bàfuchadh air fon ar peacaidh, agus a dh-eirigh a ris a chum ar f ìreanachadh; Deonuich dhuinn labhuinn a mhioruin agus na h-aingeach a chuir uain, chum gu 'n deanamáid do ghna feirbheis dhuit aon am f ìrinn agus am fior ghloine beatha, trid toiltinis do Mhic cheudna Iofa Criofd ar Tighearna: Amen.

### *An Litir.* 1 Ioin. v. 4.

GAch uile ni a ghinear o Dhia, bheir è buaidh air an t faoghal: agus is i fo a' bhuaidh a bhuaidhicheas air an t faoghal, *eadhon* ar creidimh-ne. Co an ti a bhuaidhicheas air an t faoghal, ach eifean a 'ta creidfinn gur h è Iofa Mac Dhe? Is è fo eifean a thainig trìd uifge agus trìd f huil, Iofa Criofd; ni h è trìd uifge 'mhàin, ach trìd uifge agus fuil: agus is è 'n Spiorad a ni fia'nais, do bhri' gur f ìrinn an Spiorad. Oir tha triuir a 'ta deanamh fia'nais air neamh, an t Athair, am Focal, agus an Spiorad naomha: agus an triuir fin is aon iad. Agus tha triuir a 'ta deanamh fia'nais air an talamh, an Spioraid, agus an t'uifge, agus an f huil: agus thig an triuir fin r'a chèile ann aon. Ma ghabhas finn re fia'nais dhaoine, 's i fia'nais De a's mò: oir is i fo fia'nais De, a thug sè mu thimchioll a Mhic. An ti a chreideas ann am Mac Dhe, tha 'n fhia'nais aige ann fein: an ti nach creid Dia, rinn è breugoire dheth, do bhri' nach do chreid sè an f hia'nais a rinn Dia mu thimchioll a Mhic. Agus is i fo an f hia'nais, gu 'n d' thug Dia dhuinne beatha mhairtheanach: agus ata a' bheatha fo ann a Mhac. An ti aig am bheil am Mac, tha beatha

bheatha aige: an ti aig nach 'eil Mac Dhe, cha 'n 'eil beatha aige.

*An Soisgeul.* Ioin. xx. 19.

AIr teachd do'n fheasgar an lá sin fein, air a' cheud *là* do 'n t seachduin, agus na dorsa dùinte, far an raibh na deisciobuil cruin air eagal nan Iudach, thainig Iosa agus sheas è sa mheadhon, agus a deir sè riu, Sìth dhuibhse. Agus air dha so a radh, nochd è dhoibh *a* làmhan agus a thaobh. Ann sinn bha aoibhneas air na deisciobluibh 'n uair a chunnaic iad an Tighearna. Ann sin a dubhairt Iosa riu, a-rìs, Sìth dhuibhse: mar a chuir an t Athair uaithe mise, is amhuil sin ata mise 'g ar cur-sa *uam.* Agus air dha so a radh, shéid è orra, agus a deir sè riu, Gabhaibhse an Spiorad naomh. Ge b'è air bith iad d' am maith sibh am peacaidh, ata iad maithte dhoibh; *agus* co air bith iad a chumas sibh am *peacaidh gu'n a' maitheamh,* ata siad air an cumail.

---

## An dara Dòmhnach an deigh Chàisg.

*An Uirnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich, a thug dhuinne t-aon Mhac fein, araon a chum a bhi na iobairt air son peacaidh, agus mar an ceudna na eiseimpleir air beatha dhiaghaidh; tabhair dhuinn gràs chum gu 'n gabhamaid do ghna gu ro thaingeil an t-sochair luach-mhor sin, agus mar an ceudna gu 'n dean sin dìchioll gach la chum ceumana beannuichte a bheatha ro naomha-san a leanmhuin, trid an Iosa Criosda cheudna ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* 1 Phead. ii. 19.

ATa so cliu-thoillteanach, ma dh' iomchaireas neach sam bith doilgheas air son coguis a thaobh Dhe, a' fulang gu h eacorach. Oir ciod an t àdhbhar molaidh *ata ann,* ma 's è an

an uair a ghabhar oirbh air son bhur ciontaidh, gu 'n giùlain sibh gu foighidneach è? ach ma 's è air dhuibh maith a dheanamh, agus fulang *air a shon*, gu 'n giùlain sibh è gu foighidneach; *ata* so taitneach do Dhia. Oir is ann chuige so a ghairmeadh sibh: do bhri' gu 'n d' fhuiling Criosd mar an ceudna air ar soin-ne, a' fàg'ail eiseimpleir agaibh chum gu leanadh fibh a cheumanna: Neach nach d' rinn peacadh, ni mò a fhuaradh cealg 'n a bheul: Neach 'n uair a chàineadh è, nach do chàin a-ris; 'n uair a dh' fhuiling è, cha do bhagair è; ach dh' earb sè *è fein* ris-sin a bheir breith cheart: Neach a ghiùlain ar peacaidh è fein ann a chorp fein air a' chrann, chum air dhuinn bhi marbh do 'n pheacadh, gu 'm bithemaid beo do fhìreantachd: neach a bha sibh air bhur slànuchadh le a bhuillibh. Oir bha sibh mar chaoraich a' dol air seacharan; ach philleadh sibh 'noise chum Buachaill' agus Easbuig bhur n anama.

*An Soisgeul.* Ioin x. 11.

DUbhairt Josa is mis' am buachaille maith: leagaidh 'm buachaille maith anam sios air son nan caorach. Ach am fear-tuarasdail, agus an ti nach è am buachaille, agus nach leis fein na caoraich, chi sè am madadh-alluidh a' teachd, agus fagaidh sè: agus glacaidh am madadh-alluidh iad, agus sgapaidh sè na caoraich. Ach teichidh am fear-tuarasdail, chionn gur fear-tuarasdail è, agus nach 'eil suim aige do na caoraibh. Is mise am buachaille maithe, agus is aithne dhamh mo *chaoraich* fein, agus aithnichear le *m' chaoraibh* fein mi. Mar is aithne do 'n Athair mise, is mar sin is aithne dhamh-sa an t Athair: agus ata mi leagadh m' anama sios air son nan caorach. Agus ata caoraich eil' agam, nach 'eil do 'n chrò so: is eigin damh iad sin mar an ceudna thoirt *a stigh*, agus eisdidh iad re m' ghuth; agus bithidh aon treud ann, *agus* aon buachaille.

An

## An treas Domhnach an deigh Chaisg.

*An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich, a thaisbeineas solus 't-fhirinn do 'n dream a bhios an mearrachd, a chum gu'm pill iad a dh-ionnsuidh slighe na fireantachd; Deonuich dhoibh-sin uile ata air an gabhail a' steach ann co-chomunn Creidimh Chriosd, gu'm fuathaich iad na nithe sin ata 'n aghaidh an aidmheil, agus gu'n lean iad na nithe sin uile ata reir na h-aidmheil cheudna, trid ar Tighearna Iosa Criosd. Amen.

*An Litir.* 1 Phead. ii. 11.

A mhuintir mo ghràidh, guidheam oirbh mar choigrich agus luchd-cuairt, sibh a sheachnadh ain-mhianna fèolmhor, a 'ta cogadh ann aghaidh an anama; Air dhuibh deadh chaithe'-beatha bhi agaibh am measg nan Cinneach; chum ann ait' olc a labhairt umaibh mar luchd mi ghniomh, gu'n dean iad o bhur deadh oibribh a chi siad, Dia a glòrachadh ann là an fhiosrachaidh. Uime sin bithibhse ùmhal do gach uil' òrduch dhaoine air son an Tighearna: ma 's ann do 'n righ, mar an ti a 's àird' inbhe: No do uachdranaibh, mar do'n mhuintir a chuireadh uaithe, chum dioghaltais air luchd dheanamh an uilc, agus chum cliu dhoibhsin a ni maith. Oir is i toil De, gu'n cuireadh sibhse le deadh dheanadas tosd air ain-eolas dhaoine amaideach: Mar dhaoine saor, agus gun *bhur* saorsa a ghnàthachadh mar bhrat-folaich do mhi-run, ach mar sheirbhisich Dhe. Thugaibh onoir do na h uile dhaoine. Gradhaichibh na bràithre. Biodh eagal De oirbh. Thugaibh onoir do 'n righ.

*An Soisgeul.* Join xvi. 16.

DUbhairt Josa r'a deisciobuil, tamull beag agus cha 'n fhaic sibh mi agus a-rìs, tamull beag agus chi sibh mi, do bhri' gu bheil mi dol chum an Athar. Ann sin a dubhairt *cuid* da dheisciobluibh eatorra fein,

Creud è so a deir sè ruinn, Tamull beag agus cha 'n fhaic sibh mi : agus a-rìs, tamull beag agus chi sibh mi : agus Do bhri' gu bheil mi-dol chum an Athar ? Air an àdhbhar sin a dubhairt iad, Ciod è so a deir sè, Tamull beag ? Cha 'n 'eil sinne a' tuigsin creud a deir sè. 'Noise dh' aithnich Iosa gu 'n raibh toil aca fheòraich dheth, agus a dubhairt sè riu, Am bheil sibh feòraich 'n ar measg fein mar a dubhairt mi, Tamull beag agus cha 'n fhaic sibh mi : agus a-rìs, tamull beag agus chi sibh mi ? Gu deimhin, deimhin a deirim ribh, gu 'n dean sibhse gul agus caoidh, ach ni 'n saoghal gàirdeachas :- agus bithidh sibhse do-brònach, ach piilear bhur bròn gu gàirdeachas. 'N uair a bhios bean re saothair-chloinne, bithidh si fa dhoilgheas, chionn gu bheil a h uair air teachd : ach 'n uair bheireas i 'n leanabh, cha chuimhnich i a h àmhghar ni 's mò, tre aoibhneas gu 'n d' rugadh duine chum an t saoghail. Agus ata 'noise uime sin doilgheas oirbhse : ach chi mis' a-rìs sibh, agus ni bhur croidhe gàirdeachas, agus bhur gàirdeachas cha bhuin neach air bith uaibh.

---

## An ceathramh Domhnach an deigh Chaisg.

*An Urnuigh.*

O Dhe uile chumhachdaich, ata amhain comasach air ainmiana agus toil mhi-riaghailteach dhaoine peacach a thoirt gu gèil ; Deonuich do d' phobull, gu 'n gràdhaich iad a' nì ata thu 'g iarruidh, agus gu miannuich iad a' nì ata thu gealltuin ; ionnas a' measg caochlaidh lionmhor eagsamhla an t saoghail, gu 'm bi ar cridheachan ann sin gu daingean air an suidheachadh, far am bheil fior ghairdeachas ri fhaghail, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* Shcum. i. 17.

'TA gach uile dheadh thabhartas, agus gach uile thiodhlac' iomlan o'n àird', a' teachd a nuas o Athair na soillse, maille ris nach 'eil atharrachadh, no sgàile tionndaidh. O theil

thoil fein ghin è ſinn le focal na fìrinn, chum gu'm bitheamaid 'n ar gne cheud-toraidh d'a chreatuiribh. Uime ſin, mo bhráithre grádhach, biodh gach uile dhuine ealamh chum eiſdeachd, mall chum labhairt, mall chum feirge: Oir cha 'n oibrich fearg duine fìreantach Dhe. Uime ſin cuiribh uaibh gach uile ſhalchar, agus iomaduigh mi ruin, agus gabhaibh d'ar ionnſuidh le macantas am focal a 'ta air a ſhuidheachadh annaibh, a 'ta comaſach air bhur n anama ſhàbhaladh.

*An Soiſgeul.* Ioin. xvi. 5.

DUbairt Joſa r'a deiſciobuil, a nois' ata mi dol chum an ti chuir uaithe mi, agus cha'n 'eil a h aon agaibhs' a' feòraich dhiom, C' àit' tha thu dol? Ach air ſon gu'n dubhairt mi na nithe ſo ribh, lion do-bròn bhur croidhe. Gidheadh ata mi 'g innſeadh dhuibh na fìrinn; Is buannachd dhuibh miſe a dh' fhalbh: oir mur ſalbh mi, cha d' thig an Comh-fhurtoir d' ar ionnſuidh-ſe; ach ma dh' fhalbhas miſe, cuiridh mi eiſean d' ar ionnſuidh. Agus 'n uair a thig eiſean, bheir è dearbh-ſhoilleireachd do 'n t ſaoghal mu pheacadh, agus mu fhìreantachd, agus mu bhreitheanas: Mu pheacadh, do bhri' nach 'eil iad a' creidſin ionnam-ſa; Mu fhìreantachd, do bhri' gu bheil miſe dol a dh' ionnſuidh m' Athar, agus cha 'n fhaic ſibh ni 's mò mi; Mu bhreitheanas, air ſon gu bheil uachdaran an t ſaoghail ſo air a dhìteadh. 'Ta mòran nithe agam fòs re radh ribh, ach cha 'n urradh ſibh an guilan an trà'-ſa. Ach 'n uair a thig eiſean, Spiorad na fìrinn, treòraichidh è ſibh chum gach uile fhìrinn: oir cha labhair è uaithe fein; ach labhraidh sè na h uile nithe a chluinneas è: agus foillſichidh sè dhuibhſe nithe a 'ta re teachd. Bheir eaſean ghòir dhamh-ſa: oir gheibh sè do 'm chuid ſe, agus nochdaidh sè dhuibhſe è. Gach uile nithe a 'ta aig an Athar, is leamſa iad: air an adhbhar ſo a dubhairt mi, gu 'm fuigh sè do m' chuid-ſe, agus nochdaidh sè dhuibhſe è.

An

## An cuigeamh Dòmhnach an deigh Chaisg.

*An Urnuigh.*

O Tighearna, o 'm bheil gach uile nithe maith a' teachd; deonuich dhuinne do sheirbheisich umhla, gu 'n smuaintich sinn le deachtadh do Spioraid naoimh, air na nithibh sin ata maith, agus le d' stiùradh tròcaireach gu 'n cuir sinn an gniomh an nì ceudna, trid ar Tighearn Josa Criosd. Amen.

*An Litir.* Sheum. i. 22.

ACh bithibhse 'n ar luchd chur-ann-gniomh an fhocail, agus ni b' ann 'n ar luchd-eisdeachd amhàin, 'g ar mealladh fein. Oir ma 'ta neach air bith 'n a fhear-eisdeachd an fhocail, agus ni h ann 'n a fhear-deanamh *d'a reir*, is cosmhuil è re duine a 'ta 'g amharc air aghaidh nàdurra fein ann an sgàthan: Oir bheachdaich sè air fein, agus dh' imich è roimhe, agus dhi-chuimhnich sè air ball ciod an cos'las duin' a bh' ann fein. Ach ge b'è bheachdaicheas gu dùrachdach air lagh diong'alta na saorsa, agus a bhuanaicheas *ann*; gun è bhi 'n a fhear-eisdachd dearmadach, ach 'na fhear-deanamh na h oibre, bithidh an duine so beannuichte 'na dheanadas. Ma shaoileas neach air bith 'n ar measg gu bheil è diadhuidh, gun bhi cur frèin r'a theangaidh, ach a' mealladh a chroidhe fein, is diomhaoin diadhachd an duine so. 'Si so an diadhachd fhiorghlan agus neo-shalach am fia'nais De agus an Athar, dìleachda agus ban-tr'acha fhiosrachadh 'n an trioblоid, *agus* neach 'g a choimhead fein gun smal o'n t saoghal.

*An Soisgeul.* Ioin xvi. 23.

GU deimhin, deimin a deirimh ribh, Ge b'è nithe dh iarras sibh air an Athair ann m' ainm-se, gu 'n toir sè dhuibh iad. Gus a so cha d' iar sibh ni air bith a' m' ainm-se: iarraibh, agus

agus gheibh ſibh, chum as gu 'm bi bhur n aoibhneas lán. Na nithe ſo labhair mi ribh am briathraibh dorch': ach thig an uair ann s nach labhair mi ni 's mò ribh am briaithraibh dorch', ach innſidh mi gu ſoilleir mu 'n Athair dhuibh. Ann ſan lá ſin iarraidh ſibh a' m' ainm-ſe: agus cha 'n 'eil mi 'g radh ribh, gu 'n guidh mi an t Athair air bhur ſon: Oir is toigh leis an Athair fein ſibh, air ſon gu 'n d' thug ſibh grádh dhamh-ſa, agus gu 'n do chreid ſibh gu 'n d' thainig mi o Dhia. Thainig mi amach o'n Athair, agus tha mi air teachd chum an t ſaoghail: a-rìs, ata mi fágail an t ſaoghail, agus a' dol chum an Athar. Deir a dheiſciobuil ris, Fèuch, a noiſe 'ta thu labhairt gu ſoillier, agus cha 'n 'eil thu labhairt coſamhlachd air bith. Nois' ata cinnt againn gur aithne dhuit na h uile nithe, agus nach feum thu duine air bith a dh' fheòraich dhiot: air a ſhon ſo 'ta ſinn a' creidſin gu'n d' thainig thu o Dhia. Fhreagair Joſa iad, Am bheil ſibh 'noiſe creidſin? Fèuch thig an uair, feadh, ata i cheana air teachd, ann s an ſgapar o chèile ſibh, gach aon g'a ionad fein, agus fágaidh ſibh miſe a'm' aonar: ach gidheadh cha 'n 'eil miſe a'm' aonar, oir ata an t Athair maille rium. Na nithe ſo labhair mi ribh, chum gu'm biodh sìth agaibh ionnamſa. Ann ſan t ſaoghal bithidh triobloid agaibh: ach biodh agaibh deadh mhiſneach, thug miſe buaidh air an t ſaoghal.

---

## La 'n Deaſghabhail.

### *An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich, deonuich ata ſinn a' guidhe ort, amhail mar ata ſin a' creidſin gu 'n deach t-aonghinn Mhic Joſa Crioſd ar Tighearna ſuas gus na neamha; gu 'n d' theid ſinn-ne ſuas do 'n ionad cheudna ann an cridhe agus ann inntin, agus gu 'n gabh ſinn do ghna comhnuidh maille ris-ean, ata beo agus a' riaghlucha' maille riut-ſa, agus ris an Spiorad naomh, aon Dia ſaoghal gun chrìch. Amen.

*Air son na Litir.* Gniomh. i. 1.

DO rinn mi an ceud leabhar, a Theophilus, timchioll nan uile nithe a thionnsgain Josa a dheanamh agus a theagasg, gus an là an do thogadh suas è, taireis da, trìd an Spioraid naoimh, áitheanta a thabhairt do na h abstolaibh a thagh è. D' an d' rinn sè mar an ceudna è fein a nochdadh beo taireis fhulangais, le mòran do chomharthaibh fìrinneacha, air fhaicsin leo feadh dhá fhichead laethe, agus è labhairt mu na nithibh sin a bhuineadh do rioghachd Dhe: Agus air bhi dha maille riu, dh' àithn è dhoibh gun iad a dhol o Hierusalem, ach feitheamh re gealladh an Athar, *deir sè*, a chuala sibh uamsa. Oir bhaist Eoin gu deimhin le h uisge; ach baistear sibhsé leis an Spiorad naomh, air bheag do laithibh ann diaigh so. Uime sin air cruinneachadh dhoibh ann ceann a chèile, dh'fheòraich iad deth, ag radh, A Thighearna, an aisig thu san àm so an rioghachd do Israel? Ach a dubhairt sè riu, cha bhuin è dhuibhse fios nan aimsire no nan seusona fhaghail, a chuir an t Athair 'n a chumhachd fein. Ach gheibh sibhse cumhachd 'n uair a thig an Spiorad naomh oirbh: agus bithidh sibh 'n ar fia'naisibh dhamh-sa, araon ann Jerusalem, agus ann Judea uile, agus ann Samaria, agus gu leith iomall na talmhain. Agus 'n uair a dubhairt è na nithe so, thogadh suas è, agus thug nèul as an sealladh è. Agus am feadh bha iadsan a' geur-amharc gu neamh, agus eisean a' dol suas, fèuch, sheas dias dhaoine ann eadach geal laimh riu; muintir a dubhairt fòs, Fheara na Gaililee, c'ar son ata sibh 'n ar seasamh ag amharc gu neamh? An t Josa so a thogadh suas uaibh gu neamh, is amhuil sin a thig sè, mar a chunnairc sibh è a' dol gu neamh.

*An Soisgeul.* Marc. xvi. 14.

ANn diaigh sin nochdadh Josa do 'n aon-fheur-deug, agus iad 'n an suidhe aig biadh, agus thilg è orra am mi-chreidimh, agus an cruas-croidhe, chionn nach do chreid siad iadsan a chunnaic è taireis da eirigh. Agus a dubhairt sè riu, Im'ichibh air feadh an t saoghail uile, agus searmonaichibh an soisgeul do gach uile chreatuir. Ge b'è chreideas agus a bhaistear, bithidh sè air shàbhaladh; ach ge b'è nach creid, damnar è. Agus leanaidh na comharthaidh so 'n dream a chreideas: Ann am ainm-se tilgidh siad amach deamhain; labhraidh siad le

le teangaibh nuadha ; Togaidh ſiad naithreacha nimhe ; agus ma dh'òlas iad ni air bith marbhtach, cha chiur ſè iad ; cuiridh ſiad an làmhan air daoinibh tinne, agus bithidh ſiad gu maith. Mar ſin taireis do 'n Tighearna laibhairt riu, ghabhadh ſuas gu neamh è, agus ſhuidh ſè air deas làimh Dhe. Agus air dhoibh-ſin dol amach, ſhearmonaich iad ann s gach uile àite, air bhi do 'n Tighearn' a' comh-oibreachadh leo, agus a' daingneachadh an fhocail leis na comharthaibh a lean è.

## An Dòmhnach an deigh la na Deaſghabhail.

*An Urnuigh.*

O Dhe, a Righ na glòire, a thog ſuas t-aon Mhac Joſa Crioſd le mòr chaithream-buaigh a dh' ionnſuidh do rioghachd air neamh ; guidheamaid ort na fàg gun cho'fhurtach ſinn ; ach cuir d' air n-ionnſuidh do Spiorad naomh a thoirt fòlais dhuinn, agus tog ſuas ſinn a chum an àite cheudna gus an deachuidh ar ſlanui'fhear Crioſd romhainn, ata beo agus a riaghlucha' maille riutſa, agus ris an Spiorad naomh, aon Dia, ſaoghal gun chrìch. Amen.

*An Litir.* 1 Phead. iv. 7

ATa crioch nan uile nithe am fogus: uime ſin bithibh meaſarra, agus deanaibh faire chum ùrnuigh. Agus roimh gach uile nithe biodh agaibh teas-ghràdh d'a chèile : oir cuiridh gràdh folach air mòran pheacanna. Thugaibh aoidheachd d'a chèile gun mhonmhor. Reir mar a fhuair gach aon an tiodhlac', *mar ſin* deanaibh miniſtreileachd d'a chèile, mar dheadh ſtiùbhardaibh air gràs eagsamhuil De. Ma labhras neach ſam bith, *labhradh è* mar òracla Dhe ; ma 'ta neach ſam bith re miniſtreileachd, *deanadh è i* mar o 'n chomas a bheir Dia dha : chum gu 'm bi Dia air a ghlòrachadh ann ſna h' uile nithibh trìd Joſa Crioſd ; dha-ſan gu raibh glòir agus cumhachd gu ſaoghal nan ſaoghal. Amen.

*An Soisgeul.* Ioin xv. 26. *agus cuid do'n* xvi.

'N Uair a thig an Comh fhurtoir, a chuireas mise d 'ar ionnsuidh o'n Athair, Spiorad na f ìrinn, a tha teachd amach o'n Athair, ni eisean fia'nais mu m' thimchiollsa. Agus ni sibhse fia'nais mar an ceudna, do bhri' gu bheil sibh maille rium o thùs. Na nithe so labhair mi ribh, chum nach suigheadh sibh oilbheum. Cuiridh iad as an t sionagog sibh: seadh, thig an uair, ge b'è neach a mharbhas sibh, gu 'n saoil è gu bheil è deanamh seirbheis do Dhia. Agus ni iad na nithe so dhuibh, do bhri' nach b' aithne dhoibh an t Athair, no mise. Ach dh' innis mi na nithe so dhuibh chum 's 'n uair a thig an t àm, gu 'n cuimhnich sibh gu 'n d' innis mise dhuibh iad.

---

## Dòmhnach na Cuingis.

### *An Urnuigh.*

A Dhe, a theagais croidheachan do phobuil fhìrinich fein, le solus do Spiorad naomh a chur d' an ionnsuidh mar air an àm so; deonuich dhuinn leis an Spiorad cheudna breath'-anas ceart do bhi againn ann 's gach uile nì, agus gairdeachas gu brath do dheanamh 'n a cho'fhurtachd naomh-san, trid toil-tinis Josa Criosd ar slanu'fhear, ata beo agus a' riagh-ladh maille riut-sa, ann aonachd an Spioraid cheudna, aon Dia, saoghal gun chrìch. Amen.

*Air son na Litir.* Gniomh ii. 1.

'N Uair a bha là na cuingis gu h iomlan air teachd, bha iad gu lèir a dh'aon inntin ann aon àite. Agus thainig gu h obann toirm o neamh, mar shèideadh gaoithe ro-thrèin, agus lion i an tigh uile far an raibh iad 'n an suidhe. Agus dh' foillficheadh dhoibh teangaidh sgoilte, mar do theine, agus shuidh è air gach aon aca fa leth: Agus lionadh iad uile leis an Spiorad naomh agus thòsaich iad air labhairt le teangaibh eile, a reir mar a thug an Spiorad comas labhairt dhoibh. Agus bha

bha iad a' gabhail comhnuidh ann Jerusalem, Judhaich, daoine cràbhach do gach uile chinneach fuidh neamh. 'Noise 'n uair a sgaoileadh an sgeul' so thainig an sluagh an ceann a chèile, agus iad fuidh amhluadh, do bhri' gu 'n cuala gach aon iad a' labhairt 'n an cànmhuin fein. Agus bha iad uile fuidh ua'bhas agus ghabh iad iongantas, ag radh r'a chèile, Fèuch, nach Galileanaich iad sin uile a 'ta labhairt? Agus cionnas ata sinne 'g an cluinntin gach aon ann ar cànmhuin fein, ann s an d'rugadh sinn? Partich, agus Medich, Elamitich, agus luchd-àiteachadh Mhesopotamia, Judea, agus Chappadocia, Phontuis, agus Asia, Phrigia, agus Phamphilia, na h Eipht, agus chriocha na Libia, timchioll Chirene, agus coigrich o'n Ròimh, Judhaich agus Proselitich, Muintir Chrete, agus Arabia, ata sinn 'g an cluinntin a' labhairt 'n ar teangaibh fein gniomhartha mòrdhalacha Dhe.

## *An Soisgeul.* Ioin xiv. 15.

DUbhairt Josa r'a dheisciobuil, ma 's toigh libh mise, coimheadaibh m' àitheanta. Agus guidhidh mise a t Athair, agus bheir è dhuibh Comh-fhurtoir eile, chum 's gu fan è do ghnà' maille ribh; Spiorad na fìrinn, neach nach urradh an saoghal a ghabhail, do bhri' nach 'eil è 'g a fhaicsin, agus nach aithne dha è: ach is aithne dhuibhse è, oir ata sè fantuin maille ribh, agus bithidh sè ionnaibh. Cha 'n fhàg mi sibh 'n ar dìlleachdaibh; thig mi d'ar ionnsuidh. Tamull beag fòs, agus cha 'n fhaic an saoghal mi tuilleadh; ach chi sibhse mi: do bhri' gu bheil mise beo, bithidh sibhse beo mar an ceudna. Ann san là sin bithidh fios agaibh gu *bheil* mise ann m' Athair, agus sibhse ionnamsa, agus mise ionnaibhse. An ti aig am bheil m' àitheanta-sa, agus ata 'g an coimhead, is eisean aig am bheil gràdh dhamh-sa: agus an ti aig am bheil gràdh dhamh-sa, gràdhaichear le m' Athair è, agus gràdhaichidh mise è, agus foillsichidh mi mi fein da. Deir Judas (ni h è Iscariot) ris A Thighearna, cionnas ata è tachairt gu 'm foillsich thu thu fein dhuinne, agus nach *dean thu sin* do 'n t saoghal? Fhreagair Iosa agus a dubhairt sè ris, Ma ghràdhaicheas neach mise, coimheadaidh sè m' fhocal: agus gràdhaichidh m' Athair eisean, agus thig sinn d'a ionnsuidh, agus ni sinn comhnuidh maille ris. An ti nach gràdhaich mise, cha choimhid è mo bhriathra: agus am focal ata sibh a' cluinntin, cha leamsa è, ach leis an Athair

a chuir uaithe mi. Na nithe so labhair mi ribh, air dhamh bhi m' chomhnuidh maille ribh: Ach an Comh-fhurtoir, an Spiorad naomh, a chuireas an t Athair uaithe a' m' ainmse, teagaisgidh eisean dhuibh na h uile nithe, agus cuiridh sè 'n cuimhne dhuibh na h uile nithe a labhair mise ribh. 'Ta mi fàgail sìth agaibh, mo shìths' ata mi toirt duibh: cha 'n ann mar a bheir an saoghal ata mise toirt duibh. Na biodh bhur croidhe fuidh thriobloid, agus na biodh eagal air. Chuala sibh mar a dubhairt mi ribh, Tha mi falbh, agus thig mi *a-ris* d'ar ionnsuidh. Nam biodh gràdh aguibh dhamh-sa, bhiodh aoibhneas oirbh, do bhri' gu' n dubhairt mi, Ata mi dol chum an Athar: oir is mò m' Athair na mise. Agus a noise dh' innnis mi dhuibh *so* roimh dha teachd gu chrìch, chum's 'n uair a thig è gu crìch, gu creideadh sibh. A so suas cha labhair mi mòran ribh: oir ata uachdaran an t saoghail so a' teachd, agus cha 'n 'eil ni air bith aige ionnamsa. Ach a chum's gu 'm bi fios aig an t saoghal gur ionmhuinn leam an t Athair; agus mar a thug an t Athair àithne dhamh, mar sin ata mi a' deanamh.

---

## Dia luain ann Seachd'uin na Caingis.

### *An Urnuigh.*

ADhe, a theagais croidheachan do phobuil fìrinich fein, le solus do Spiorad naomh a chur d' an ionnsuidh mar air an àm so; deonuich dhuinn leis an Spiorad cheudna breath'-anas ceart do bhi againn ann 's gach uile nì, agus gairdeachas gu brath do dheanamh 'n a cho'fhurtachd naomh-san, trid toiltinis an Criosd Josa ar slanu'fhear; ata beo agus a' riaghladh maille riut-sa, ann aonachd an Spioraid cheudna, aon Dia, saoghal gun chrìch. Amen.

### *An Litir.* Gniomh x. 34.

DH'fhosgail Peadar a bheul, agus a dubhairt sè, Gu fìrinneach ata mi 'g aithneachadh nach 'eil Dia ag amharc air pearsaibh seach a chèile: Ach ann s gach uile chinneach, ata an neach air am bheil eagalsan, agus a 'ta 'g oibreacadh

cadh fireantachd, taitneach aige. Am focal a chuir Dia gu clann Ifraeil, a' fearmonachadh sìth tre Josa Criosd (is eisean Tighearna nan uile) Am focal fin is aithne dhuibh, a fgaoileadh air feadh tìr' Judea uile, agus a thionnfgain o'n Ghalilee, ann diaigh a' bhaifdidh a fhearmonaich Eoin: Cionnas a dh'ung Dia Josa o Nafaret leis an Spiorad naomh, agus le cumhachd; neach a chuaidh m'an cuairt a' deanamh maith, agus a' slanuchadh gach uile a bha air am foireigneachadh leis an diabhol: oir bha Dia maille ris. Agus ata finne 'n ar fia'naifibh air na h uile nithibh a rinn è faraon ann an tìr nan Judhach, agus ann Jerufalem; neach a mharbh iad 'g a chrochadh air crann: Eifean thog Dia fuas air an treas là, agus nochd sè è gu follafach. Cha 'n ann do 'n t fluagh uile, ach do fhia'naifibh, a thaghadh le Dia roimh làimh, *eadhon* dhuinne, a dh'ith agus a dh'òl maille ris ann diaigh dha eirigh o na marbhaibh. Agus dh'àithn è dhuinne fearmonachadh do'n t fluagh, agus fia'nais a dheanamh gur eifean a dh'òrduicheadh le Dia 'n a bhreitheamh air bheothaibh agus air mharbhaibh. Dha-fa tha na fàidhean uile a' toirt fia'nais, gu'm fuigh gach uile neach a chreideas ann maitheanas 'n am peacadh trìd ainm-fin. Am feadh a bha Peadar fòs a' labhairt nam briathra fin, thuirling an Spiorad naomh orra-fan uile a chual' am focal. Agus ghabh na creidmhich do'n timchioll-ghearradh, a mheud diubh 's a thainig maille re Peadar, iongantas mòr, do bhri' gur dhòirteadh air na cinneachaibh fòs tiodhlac' an Spioraid naoimh. Oir chuala fiad iad a' moladh Dhe. Ann fin fhreagair Peadar, am feud neach fam bith uifge a thoirmeafg, chum nach rachadh iad fo a bhaifteadh, a fhuair an Spiorad naomh, co'-maith ruinne? Agus dh' òrduich sè iad a bhi air am baifteadh ann ainm an Tighearna. Ann fin ghuidh iad air fantuin *maille riu* làithe' àraidh.

## *An Soifgeul.* Ioin iii. 16.

OIr is mar fin a ghradhaich Dia an faoghal, gu'n d' thug è aon-ghin Mhic fein, chum's nach b'è neach a chreideas ann nach rachadh a fgrios, ach gu 'm biodh a' bheatha fhiorruidh aige. Oir cha do chuir Dia a Mhac do'n t faoghal, chum gu 'n dìteadh è 'n faoghal; ach a chum gu 'm biodh an faoghal air a fhàbhaladh trìdfin. An ti a chreideas ann, cha dìtear è: ach an ti nach creid *ann*, ata fè air a dhìteadh cheana, chionn nach do creid è ann ainm aoin-ghin Mhic Dhe. Agus is è fo

an damnadh, g u'n d' thainig solus do 'n t saoghal, agus gu 'n do ghràdhaich daoine an dorchadas ni 's mò na 'n solus, air son gu'n raibh an gniomhartha olc. Oir gach uile neach at 'a deanamh uilc, 'ta è toirt fuath do 'n 't solus, agus cha 'n 'eil è teachd chum an t soluis, an t eagal gu 'm biodh oibridh air an cronachadh. Ach an ti a ni 'n f hìrinn, thig è chum an t soluis, chum 's gu 'm bi oibre follasach, gur an Dia a rinneadh iad.

---

## Dia-mairt ann Seachd'uin na Caingis.

*An Urnuigh.*

A Dhe, a theagais croidheachan do phobuil firinich fein, le solus do Spiorad naomh a chur d' an ionnsuidh mar air an àm so; deonuich dhuin leis 'an Spiorad cheudna breath' anas ceart do bhi againn ann 's gach uile nì, agus gairdeachas gu brath do dheanamh 'n a cho'fhurtachd naomh-san, trid toiltinis Criosd Josa ar slanu'fhear, ata beo agus a' riaghladh maille riut-sa, ann aonachd an Spiorad cheudna, aon Dia, saoghal gun chrìch. Amen.

*Air son na Litir.* Gniomh. viii. 14.

'NUair a chuala na h abstoil a bha an Jerusalem, gur ghabh Samaria socal De, chuir iad d' an ionnsuidh Peadar agus Eoin: Agus air dol sios dhoibh, ghuidh iad air an son gu 'm suigheadh iad an Spiorad naomh (Oir cha d' thainig è fòs a nuas air a h aon aca: ach amhain bhaisteadh iad ann ainm an Tighearna Josa) Ann sin chuir iad *an* làmhan orra, agus fhuair iad an Spiorad naomh.

*An Soisgeul.* Ioin x. 1.

GU deimhin, deimhin a deirim ribh, An ti nach d' theid a stigh tre 'n dorus do chrò nan caorach, ach a theid suas air sheol eile, is gàduiche agus fear-reubainn eisean. Ach an

ti

ti a theid a ſteach air an dorus, is eiſean buachaille nan caoraich. Dha-ſan foſglaidh an dorsfhear; agus eiſdidh na caoraich r'a ghuth: agus goiridh sè chaoraich fein air an ainm, agus treòraichidh sè mach iad. Agus 'n uair a chuireas è 'mach a chaoraich fein, im'ichidh sè rompa, agus leanaidh na caoráich è: oir is aithne dhoibh a guth. Agus cha lean iad coigreach, ach teichidh iad uaithe: do bhri' nach aithne doibh guth choigreach. An coſamhlachd ſo labhair Joſa riu: ach cha do thuig iadſan creud iad na nithe labhair è riu. Ann ſin a dubhairt Joſa riu a-rìs, Gu deimhin, deimhin a deirim ribh, gur miſe dorus nan caorach. Iadſan uile a thainig romhamſa, is gaduichean agus luchd-reubainn iad: ach cha d' eiſd na caoraich riu. Is miſe an dorus ma theid neach air bith ſteach triomſa, ſàbhalar è, agus theid è ſteach agus a mach, agus gheibh sè ionaltradh. Cha d' thig an gaduiche ach a ghoid, agus a mharbhadh, agus a mhilleadh: thainig miſe chum's gu 'm biodh beatha aca, agus gu 'm biodh *i* aca ni 's pailte.

---

## Dòmhnach na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich agus ſhiorruidh, a thug gràs dhuinne do ſheirbheiſich, le aidmheil an f'hior chreidimh, glòir na Trionaid ſhiorruidh aid'eacha', agus an cumhachd na Mòrachd dhiaghaidh ag adhradh an' aonachd; guidheamid ort gu 'n gleidheadh tu ſinn gu bunailteach ann ſa' chreidimh ſo, agus dion ſinn gu brath o gach uile amhghar, o's tu-ſa ata beo agus a' riaghladh aon Dia, ſaoghal gun chrìch Amen.

### *Air ſon na Litir.* Foilſ. iv. 1.

ANn diaigh ſo dh' amhairc mi, agus fèuch, *bha* doras foſgailte air neamh; agus *bha* an ceud ghuth a chuala mi, mar *fhuaim* trompoid a' labhairt rium, ag radh, Thig a nìos ann ſo, agus nochdaidh miſe dhuit nithe a's eigin tachairt ann diaigh ſo. Agus air ball bha mi ſan Spiorad: agus ſèuch, bha righ-

righ-chaithir air a ſuidheachadh air neamh, agus bha neach 'n a ſhuidhe air a' chaithir. Agus bha an ti a ſhuidh, re amharc air, coſmhuil re cloich Iaſpis agus Shardis: agus *bha* bogha-frois timchioll na righ-chaithreach mu 'n cuart, coſmhuil, r'a fhaicſinn, re Emerald. Agus tiomchioll na righ chaithreach bha ceithir chaithriche fichead; agus air na caithrichibh chunnaire mi ceithir ſeanoiridh fichead 'n an ſuidhe, air an ſgeadachadh ann an culaidhibh geala; agus bha aca air an cinn corona òir. Agus chuaidh amach as an righ-chaithir dealanaich, agus tairneanach, agus guthanna: agus *bha* ſeachd lòchrainn theine a' dearg laſadh am fia'nais na righ-chaithreach, nithe a's iad ſeachd ſpiorada Dhe. Agus roimh an righ-chaithir *bha* fairge ghloine coſmhuil re crioſtal: agus ann am meadhon na righ-chaithreach, agus mu 'n cuairt do' n righ-chaithir *bha* ceithir bheathaiche làn do ſhùilibh air am beul thaobh agus air an cùl-thaobh. Agus *bha* an ceud bheathach coſmhuil re leòmhan, agus an dara beathach coſmhuil re laogh, agus bha aig an treas beathach aghaidh mar dhuine, agus bha an ceathramh beathach coſmhuil re iolair ag itealaich. Agus bha aig na ceithir bheathaichibh, gach aon aca fa leith, ſea ſgiathàn mu 'n cuart da, agus *bha* iad làn do ſhùilibh 'n taobh a ſtigh; agus ni 'n ſguir iàd a là no dh' oidhche, ag radh, Naomha, naomha, naomha, an Tighearna Dia uile-chumhachdach, neach a bha, agus a 'ta, agus a bhitheas. Agus 'n uair a thug na beathaiche ſin glòir, agus onoir, agus buidheachas do 'n ti a bha 'n a ſhuidhe air àn righ-chaithir, neach a 'ta beo gu ſaoghal nan ſaoghal, thuit na ceithir ſeanoiridh fichead ſios ann làthair an ti a bha 'n a ſhuidhe air an righ-chaithir, agus rinn iad adhradh dha-ſan a 'ta beo gu ſaoghal nan ſaoghal, agus thilg iad ſios an corona ann làthair na righ-chaithreach, ag radh, is airidh thuſa a Thighearna, air glòir, agus onoir, agus cumhachd fhaghail: oir chruthaich thu na h uile nithe, agus air ſon do thoil-ſe 'ta iad, agus chruthaicheadh iad.

*An Soiſgeul.* Eòin iii. 1.

BHa duine do na Phairſichibh, d' am b' ainm Nicodemus, *a bha* 'n a uachdaran air na h Judhachaibh: Thainig eiſean chum Ioſa ſan oidhche, agus a dubhairt ſè ris, A mhaighiſdir ata fhios againne gur fear-teagaiſg thu a thainig o Dhia: oir cha 'n urradh duin' air bith na miorbhuile ſo dheanamh, a'ta thus' a' dheanamh mur bhi Dia maille ris. Freagair Ioſa agus a dubhairt ſè

fè ris, Gu deimhin, deimhin a deirim riut, mur beirthear duine a rìs, nach fheudar leis rioghachd Dhe fhaicſin. A dubhairt Nicodemus ris, Cionnas a dh' fheudas duine bhi air a breith 'n uair ata fè aoſda? am bheil è comaſach air dol a ſtigh an dara uair do bhroinn a mhàthar, agus bhi air a bhreith? Fhreagair Joſa, Gu deimhin, deimhin a deirim riut, mur bi duine air a bhreith o uiſge, agus o'n Spiorad, cha 'n urradh è dol a ſtigh do riogachd Dhe. An ni ſin a 'ta air a bhreith o'n fheoil, is feoil è; agus an ni ſin at 'a air a bhreith o'n Spiorad, is ſpiorad è. Na gabh ionganntas gu 'n dubhairt mi riut, Is eigin duibh bhi air bhur breith a-rìs. 'Ta ghaeth a' fèideadh far an àill leatha, agus ata thus' a' cluinntin a fuaim, ach ni 'm bheil fhios agad co as ata i teachd, no c' àit' ata i dol: is ann mar ſin ata gach neach a 'ta air a bhreith o'n an Spiorad. Fhreagair Nicodemus agus a dubhairt fè rìs, Cionnas a dh' fheudas na nithe ſo bhi? Fhreagair Joſa agus a dubhairt fè ris, Am bheil thus' a' d' fhear-teagaiſg ann Iſrael, agus nach aithne dhuit na nithe ſo? Gu deimhin, deimhin a deirim riut, gu bheil ſinne a' labhairt a' ni a 's fios duinn, agus a' toirt fia'nais air an ni ſin a chunnaic ſinn; agus cha ghabh ſibh ar fia'nais ne. Ma dh'innis mi dhuibh nithe talmhaidh, agus nach creid ſibh, cionnas a chreideas ſibh ma dh' innſeas mi dhuibh nithe neamhaidh? Agus cha deachaidh aon neach ſuas gu neamh, ach an ti a thainig a nuas o neamh, *eadhon* Mac an duine a 'ta air neamh. Agus mar a thog Maois ſuas an naithir ſan fhàſach, is ann mar ſinn is eigin do Mhac an duine bhi air a tho'gail ſuas: Chum's ge b'è neach a chreideas ann, nach rachadh a ſgrios, ach gu 'm biodh a' bheatha mhairtheanach aige.

---

## An ceud Domhnach an deigh na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

O Dhe is tu neart gach neach ata cur an dochas ann-ad; gabh gu tròcaireach r' ar n-urnuigh: agus do bhri, tre anmhuineachd ar natuir bàſmhor, nach urain ſinn ni maith air bith a dheanamh as t-eugmhais, deonuich dhuinn comhnadh do ghràis; chum an coimhid t-àitheanta, gu 'n toilich ſinn à

araon

araon ann toil agus an' gniomh, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* 1 Ioin. iv. 7.

A Mhuintir ionmhuinn, gràdhaicheamaid a cheile: oir is ann o Dhia tha 'n gràdh; agus gach uile neach a ghràdhaicheas, ghineadh o Dhia è, agus is aithne dha Dia. An ti nach gràdhaich, ni h aithne dha Dia; oir is gràdh Dia. Ann so dh' f hoillsichcheadh gràdh Dhe dhuine, do bhri' gu 'n do chuir Dia aon-ghin Mhic do'n t saoghal chum gu 'm bitheamaid-ne beo trìd sin. Ann so 'ta gràdh, ni h è gu 'n do ghràdhaich sinne Dia, ach gu 'n do ghradhaich eisean sinne, agus gu'n do chuir è a Mhac fein *chum bhi* 'n a ìobairt-rèitich air son ar peacaidh-ne. A mhuintir ionmhuinn, ma ghràdhaich Dia sinne mar sin, tha dh' f hiachaibh oirne chèile a ghràdhachadh mar an ceudna. Cha 'n f haca neach air bith Dia riamh. Ma ghràdaicheas sinn a chèile, tha Dia 'n a chomhnuidh annainn, agus ata a ghràdh air a dheanamh foirse annainn. O so is aithne dhuinn gu bheil sinne 'n ar comhnuidh annsan, agus eisean annainne, do bhri' gu'n d' thug è dhuinn d'a Spiorad. Agus chunnairc sinn, agus tha sinn a' deanamh fia'nais, gu'n do chuir an t Athair am Mac uaithe *chum bhi* 'n a Shlànui'-f hear an domhain. Ge b'è neach a dh' aidmhicheas gur è Josa Mac Dhe, tha Dia 'n a chomnuidh annsan, agus eisean ann Dia. Agus dh' aithnich sinne agus chreid sinn an gràdh a 'ta aig Dia dhuinn. Is gràdh Dia; agus an ti a 'ta fantuinn ann gràdh, 'ta è 'n a chomhnuidh ann Dia, agus Dia ann-san. Ann so tha ar gràdh-ne air a dheanamh coi'-lionta, chum's gu'm bi againn dànachd ann là a' bhreitheanais: do bhri' mar a tha eisean, gur amhuil sin tha sinne san t saoghal so mar an ceudna. Ni bheil eagal ann an gràdh; ach tilgidh gràdh diongmhalta an t eagal amach: do bhri' gu bheil pian san eagal: an ti a 'ta eaglach, cha d' rinneadh coi'-liont' ann an gràdh è. Tha gràdh againne dha-san, do bhri' gur ghràdhaich eisean sinn ann toiseach. Ma deir neach, Tha gràdh agam do Dhia, agus fuath aige d'a bhrathair, is breugoir' è: oir an ti nach gràdhaich a bhràthair a chunnaic è, cionnas a dh' f heudas è Dia nach fac' è, a ghràdhachadh? Agus an àithne so 'ta againn uaithe-sin. An ti ghràdhaicheas Dia, gu' n grádhaicheadh è a bhráthair mar an ceudna.

*An*

*An Soisgeul.* Luc. xvi. 19.

BHA duine saibhir àraidh ann, a bha air a sgeudachadh le purpuir agus lion-eadach grinn, *agus bha è* caitheamh a bheatha gach lá gu sòghail le mòr-ghreadhnachas. Agus bha duine bochd áraidh ann, d' am b'ainm Lasarus, a chuireadh 'n a luidhe aig a dhorus, lán do chreuchdaibh, agus bu mhiann leis bhi air a shàsuchadh leis a' phronn-bhiadh a bha tuiteam o bhòrd an duine shaibhir: tuilleadh eile, thainig na madraidh agus dh' imlich siad a chreuchda. Agus tharladh gu 'n d' fhuair an duine bochd bàs, agus gu 'n do ghiulaineadh leis na h ainglibh è gu uchd Abraham: fhuair an duine saibhir bàs mar an ceudna, agus dh' adhlaiceadh è. Agus ann an ifrionn thog è suas a shùile, air dha bhi ann am piantaibh, agus chunnaic è Abraham fada uaithe, agus Lasarus 'n a uchd. Agus ghlaodh è, agus a dubhairt sè, Athair Abraham, dean tròcair orm, agus cuir Lasarus, chum 's gu 'n tum sè barr a mheoir ann uisge, agus gu 'm fuaraich sè mo theanga; oir ata mi air mo ro-phianadh san lasair so. Ach a dubhairt Abraham, A mhic, cuimhnich gu 'n d' fhuair thusa do nithe maithe re àm dhuit bhi beo, agus Lasarus mar an ceudna droch nithe; ach a nois' ata eisean a' faghail sòlais, agus ata thusa air do phianadh. Agus a bharr air so uile, ata doimhne mhòr air a cur eidir sinne agus sibhse: air chor agus iadsan leis am b'àill dol as so d' ar ionnsuidhse, nach 'eil è 'n comas doibh; agus cha mhò 'ta è 'n comas do aon neach teachd as sin d' ar n ionnsuidh-ne. Ann sin a dubhairt sè, Uime sin guidheam ort, athair, gu 'n cuireadh tu è gu tigh 'm athair: Oir ata agam cuignear bhraithre: chum 's gu 'n toir è sia'nais doibh, 'n t eagal gu 'n d' thig iadsan mar an ceudna do 'n ionad ro phiantach so. A deir Abraham ris, Ata Maois agus na faidhean aca; eisdeadh iad riu-san. Agus a dubhairt eisean, Ni h eadh, athair Abraham: ach ma theid neach d' an ionnsuidh o na marbhaibh, ni siad aithreachas. Agus a dubhairt sè ris, Mur eisd iad re Maois agus ris na faidhibh, ni mò a chreideas iad, ge d' eir'eadh neach o na marbhaibh.

## An dara Dòmhnach an deigh na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

O Thighearna, nach dean fàilne gu brath an còmhnadh a thoirt agus a ſtiuradh an dream ſin a thog ù ſuas ann a' d' eagal agus ann a' d' ghrádh-diong'alt fein: Guidhemid ort, gleidh ſinn fuidh dhìdin do fhreaſdail mhaith, agus deonuich gu 'm bi ſior eagal agus gràdh t-ainm againn, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* 1 Ioin iii. 13.

NA gabhaibh iongantas, mo bhraithre, ge do dh' fhuathaicheas an ſaoghail ſibh. Tha ſhios againn gu 'n deacaidh ſinn thairis o bhas gu beatha, do bhri' gu bheil gradh againn do na braithribh: an ti nach gradhaich *a* bhrathair, 'ta è fantuinn ann am bàs. Gach uile neach a dh' fhuathaicheas a bhrathair, is mortfhear è: agus tha fhios agaibh nach 'eil aig mort fhear ſam bith a' bheatha mhairtheanach a' fantuinn ann. Leis a ſo is aithne dhuinn gradh Dhe, do bhri' gu'n do leig eiſean anam fein air ar ſon: agus is còir dhuine *ar* n anama fein a leagadh ſios air ſon nam braithre. Ach ge b'è neach aig am bheil maoin an t ſaoghail ſo, agus a chi a bhrathair ann uireaſbhuidh, agus a dhruideas a chroidhe 'n a aghaidh, cionnas ata gradh Dhe a' gabhail comhnuidh ann-ſan? Mo chlann bheag, na gradhaicheamaid ann an guth, no ann an teangaidh, ach ann an gniomh agus ann am fìrinn. Agus le ſo is aithne dhuinn gu bheil ſinn do 'n fhìrinn, agus bheir ſinn cinte d'ar croidhibh 'n a lathair do thaobh ſin. Oir ma dhìteas ar croidhe ſinn, is mò Dia na ar croidhe, agus is aithne dha na h uile nithe. A chairde gradhach, mur dìt ar croidhe ſinn, tha danachd againn thaobh Dhe, agus ge be ni a dh'iarras ſinn gheibh ſinn uaithne è, do bhri' gu bheil ſinn ag coimhead aithcanta, agus a' deanamh nan nithe a 'ta taitneach 'n a fhia'nais. Agus is i ſo aithne-ſin, gu 'n creideamaid ann ainm a Mhic Joſa Crioſd, agus gu 'n gradhaicheamaid

dhaicheamaid a chèile, mar a thug eisean aithne dhuinn. Agus an ti a choimheadas âitheanta-san, tha è gabhail comhnuidh ann, agus eisean ann-san: agus le so aithnicheamaid gu bheil eisean a' fuireach annainn, o'n Spiorad a thug sè dhuinn.

*An Soisgeul.* Luc. xiv. 16.

ACH a dubhairt eisean ris, Rinn duine araidh suipeir mhòr, agus thug è cuireadh do mhòran: Agus chuir è sheirbhiseach uaithe ann am na suipeire, a radh ris a' mhuintir a fhuair cuireadh, Thigibh, oir ata na h uile nithe a nois' ullamh. Agus thòsaich iad uile a dh' aon *ghuth* r'an leith-sgeul a ghabhail. A dubhairt an ceud fhear ris, Cheanaich mi fearann, agus is eigin damh dol amach agus fhaicsin: guidheam ort, gabh mo leith-sgeul. Agus a dubhairt fear eile, Cheannaich mi cuig cuing' dhamh, agus ata mi dol g' an dearbhadh: guidheam ort gabh mo leith-sgeul. Agus a dubhairt fear eile, Phos mi bean, agus air an àdhbhar sin cha 'n 'eil è 'n comas damh teachd. Agus thainig an seirbhiseach sin, agus dh' innis è na nithe sin d'a thigearna. Ann sin air gabhail feirge do fhear an tighe, a dubhairt sè r'a sheirbhiseach, Rach amach gu grad gu sraidibh agus gu caol-shraidibh a' bhaile, agus thoir a stigh ann so na bochdan, agus na daoine ciurramach, agus na bacaich, agus na doill. Agus a dubhairt an seirbhiseach, A Thighèarna, rinneadh mar a dh' orduich thu, gidheadh 'ta àite *folamh* an fòs. Agus a dubhairt an Tighearna ris an t seirbhiseach, Im'ich amach gus na ròdaibh mòra agus na garachaibh, agus coi'-eignich iad gu teachd a steach, chum 's gu 'm bi mo thigh air a lionadh. Oir a deirim ribh, nach blais a h aon do na daoinibh ud a fhuair cuireadh, do m' shuipeir-se.

## An treas Domhnach an deigh na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

O Thighearn, guidhemid ort gu 'n èifdeadh tu ruinn gu trócaireach; agus deonuich dhuinne, d' an d' thug ù togradh cridhe gu urnuidh do dheanamh, gu 'm bi finn air ar dion agus air ar comhfhurtachadh le d mhòr chòmhnadh ann fgeach uile chunnartan agus amhghar, trìd Iofa Criofd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* 1 Phead. v. 5.

BIthibh uile ùmhal d'a chèile, agus bithibh air bhur fgeadachadh le h iriofllachd: oir ata Dia a' cur ann aghaidh nan uaibhreach, ach a toirt gràis dhoibhfin a 'ta iriofal. Uime finn ìflichibh fibh fein fuidh láimh chumhachdaich Dhe, chum as gu 'n arduich è fibh ann am iomchu'idh: A' tilgeadh bhur n uile chùram air, oir ata cùram aige dhibh. Bithibh meafurra, deanaibh faire; do bhri' gu bheil bhur namhad an diabhol, mar leomhan beuchdach, ag im'eachd mu 'n cuairt a' fireadh co a dh' f heudas è fhlugadh fuas. Cuiribhfe 'n a aghaidh, air dhuibh bhi daingean fa chreidimh, agus fhios a bhi agaibh gu bheil na fulangais cheudna air an coi'-lionadh ann bhur braithribh a 'ta fan t faoghal. Ach gu deanadh Dia fein nan uile ghras, a ghairm finne chum a ghlòire fhiorruidh trìd Iofa Criofd, taireis duibh fulang rè uine bhig, fibhfe foirfe, gu daingnicheadh, gu neartaicheadh, gu focraicheadh è fibh. Dha-fan gu raibh glòir agus cumhachd, gu faoghal nan faoghal. Amen.

### *An Soifgeul.* Luc. xv. 1.

ANN thainig na puibliocanaich uile agus na peacaich am fogus da, chum eifteachd ris. Agus rinn na Phairifich agus na Sgriobhuichean monmhor, ag radh, Ta 'm fear fo gabhail

bhail pheacach d'a ionnfuidh, agus ag itheadh maille riu. Agus labhair eifean an cofamlachd fo riu, ag radh, Co an duin' agaibhs' aig am bheil ceud caora, ma chailleas è h aon aca, nach fàg an naoi'-deug agus an ceithir fichead ann fan fhàfach, agus nach d' theid ann deigh na caorach ud a chailleah, gus am fuigh fè i? Agus air dha a faghail, cuiridh fè air a guaillibh i, le gairdeachas. Agus 'n uair a thig è dha thigh, gairmidh fè a chairde agus a choimhearfnaich ann cean a chèile ag radh riu, Deanaibh gàirdeachas maraon riumfa, chionn gu 'n d' fhuair mi mo chaora bha caillte. Mar fin, a deirim ribh, gu'm bi aoibhneas air neamh air fon aon pheacaich a ghabhas aithreachas, ni 's mò na air fon naoi'-deug agus ceithir fichead fìrean aig nach 'eil feum air aithreachas. No co a' bhean aig am bhuil deich buinn airgid, ma chailleas i aon bhon diubh, nach las coinneal, agus nach fguab an tigh, agus nach iarr gu dichiollach gus am fuigh fi *è?* Agus air dh'i fhaghail, goiridh fi *a* ban chàrde agus *a* ban choimhearfnaich ann ceann a chèile, ag radh, Deanaibh gàirdeachas leamfa, or fhuar mi 'm bonn a chaill mi. Mar an ceudna a deirim ribh, Ata gairdeachas ann làthair aingle Dhe, air fon aon pheacaih a ni aithreachas.

---

## An ceathramh Domhnach an deigh na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

O Dhe, fear-dion gach uile neach a chuireas an dòchas ann-ad, as t-eugmhais cha 'n 'eil nì air bith làidir, no nì air bith naomh; meaduich agus cuir an lionmhoiread do thròcair oirn-ne; ionnas air bhi dhuitse a' t-fhear riaghluidh agus a t-fhear ftiuraidh againn, gu 'n d' theid finn tre nithibh faoghalta, air doigh nach caill finn nithe fiorruidh fa dheoigh: Deonuich fo, O Athair neamhuidh, air fgà Iofa Criofd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* Rom. viii. 18.

OIR meafam, nach fiu fulangais na h aimfir a 'ta làthair, *an coi' meas* ris a' ghlòir a dh' fhoillfichear annainn. Oir ata dùil dhùrachdach a' chruthaichaidh a' feitheamh re foillfeach-

ad!

adh cloinne Dhe Oir chuireadh an cruthacha' fuidh dhiomhaoineas, ni h ann le thoil, ach trìd-ſin a chuir fuidh dhiomhaoineas è ann dòchas: Do bhri' gu 'n ſaorar an cruthacha' fein fós o dhaorſa na truaillidheachd, gu ſaorſa ghlórmhor cloinne Dhe. Oir ata f hios againne gu bheil an cruthachadh uile 'g oſnaich, agus am pèin mar mhnaoi re cloinn, maraon ruinne gus an àm ſo: Agus ni *h è ſo* amhain, ach ſinn fein mar an ceudna, aig am bheil ceud thoradh an Spioraid, ata eadhon ſinne 'g oſnaich annain fein, a' feitheamh ris an uchd-mhacachd, *eadhon* ſaorſa ar collaidh.

## *An Soiſgeul.* Luc. vi. 36.

BIthibhſe uime ſin tròcaireach, mar ata bhur n Athair fós trócaireach. Agus na thugaibh breith, agus cha toirear breith oirbh: na ditibh, agus cha dìtear ſibh: thugaibh maitheanas, agus bheirthear maitheas dhuibh: Thugaibh uaibh, agus beirthear dhuibh; deadh thomhas, air a gheinneadh, agus air a chratha' re chèile, agus ag cur thairis, bheir daoine ann bhur n uchd: oir leis an tomhas a thomhaiſeas ſibh, tomhaiſear dhuibh a-rìs. Agus labhair ſè coſamhlachd riu, Am feud an dall dàll a threòrachadh? 'n è nach tuit iad faraon ſan dìge? Cha'n 'eil an deiſciobul os ceann a mhaighiſdir: ach ge b' è neach ata coi'-lionta, bithidh ſè mar a mhaighiſdir. Agus c'ar ſon ata thu faicſin an caimein ata ann ſùil do bhrathar, agus nach eil thu toirt fainear an t ſail ata an do ſhuil-fein? No cionnas a dh'f heudas tu radh re d' bhrathair, A brathair, leig dhamh an caimein thoirt a' d' ſhùil, agus nach 'eil thu toirt fainear an t ſail ata ann do ſhùil fein? A chealgoir, tilg amach air tùs an t ſail as do ſhùil fein, agus an ſin is lèir dhuit gu ſoilleir an caimein ata ann ſùil do bhrathar a thoirt aiſde.

---

# An cuigeamh Dòmhnach an deigh na Trionaid.

## *An Urnuigh.*

DEeonuich, O Thighearn, tha ſinn a guidhe ort, gu 'm biodh ſtaid an t-ſaoghail ſo air a h-orduchadh co ſiochainteach le d' ſtiuradh, a 's gu 'n dean t-Eeaglais ſeirbheis dhuit

dhuit gu h-aoibhneach ann fgach uìle fhuaimhneas diaghaidh, trid Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* 1 Phead. iii. 8.

*Blthibh* uile a dh'aon intin, biodh co'-fhulangas agaibh r'a chèile, gràdhaichibh *a chéile*, mar bhràithre, *bithibh* truacanta càirdeil: Na ìocaibh olc air fon uilc, no càineadh air fon caineadh: ach 'n a aghaidh fin, a' beannachadh; air dhuibh fios bhi agaibh gur ann chuige fo a ghairmeadh fibh, chum gu 'n fealbhaicheadh fibh beannachadh mar oighreachd: Oir ge b'è le 'm b' àill beatha a ghràdhachadh, agus làith' maithe fhaicfinn, cumadh è theanga o olc, agus a bhilidh o labhairt ceilg. Seachnadh è olc, agus deanadh è maith; iarradh è fiothchaint, agus leanadh è i. Oir ata sùilean an Tighearna air fìreanaibh, agus a chlufa fofgailte r'an ùrnuigh: ach ata gnuis an Tighearna ann aghaidh na muintir a ni olc. Agus co è a ni olc oirbh, ma bhios fibh 'n ar luchdleanmhuin air an ni fin a 'ta maith? Ach fòs ma dh' fhuilingeas fibh air fga' fìreantachd, *is* fona fibh: agus na biodh fiamh an eagail-fin oirbh, agus na bithibh mi fhuaimhneach; ach naomhaichibh an Tighearna Dia ann bhur croidhibh.

*An Soifgeul.* Luc. v. 1.

AGus tharladh, 'n uair a bha 'm pobull a' dlù'-theannadh air, chum focal Dè eifteachd, gu 'n do fheas eifean làimh re loch Gheneſaret, agus chunnaic è da luing 'n an feafamh re taoibh an lochaidh: ach bha na h iafgairean air dol amach afda, agus a' nigheadh *an* lionta. Agus air dha dol a fteach do aon do na longaibh bu le Simon, dh iarr è air dol amach beagan o thìr: agus air fuidhe dha theagaifg è 'n fluagh as an luing. 'Noifc 'n uair a fguir è do labhairt, a dhubhairt fè re Simon, Cuir amach chum na doimhneachd, agus leigibh fios bhur lionta chum tarruing. Agus fhreagair Simon, agus a dubhairt fè ris, A mhaighifdir, fhaothraich finn feadh na h oidhch' uile, agus nior ghlac finn ni fam bith: ach air t fhocal-fa leigidh mi fios an lion. Agus an uair a rinn iad fo, chuartaich iad tachdar mòr éifg; ionnus gu'n do bhrifeadh an lion. Agus fmèid iad air an companachaibh, a bha fan luing eile, teachd agus congnamh a dheanamh leo. Agus thainig iad,

iad, agus lion iad an dà luing, ionnas gu 'n raibh iad ann inbhe dol fuidhe. 'N uair a chunnaic Simon Peadar *so*, thuit è sios aig glùinibh Josa, ag radh, Im'ich uamsa, a Thighearna, oir is duine peacach mi. Oir ghlac uathbhas è fein agus iadsan uile bha maille ris, air son an tarruing èisg a ghlac iad: Agus mar an ceudna Seumas agus Ioin, mich Shebedee, a bha 'n an companachaibh aig Simon. Agus a dubhairt Josa re Simon, Na biodh eagal ort; as so suas bithidh tu a' d' iasgair air daoinibh. Agus an uair a thug iad an longa tìr, air fàgail nan uile nithe dhoibh, lean iad eisean.

---

## An seatheadh Domhnach an deigh na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

O Dhe, a dh-ulluich do 'n dream aig am bheil gràdh ort, nithibh co maith a 's gu 'n deach iad thairis air tuigse duine; doirt ann ar cridhibh a leithid sin do ghrádh dhuit-se, ionnas air dhuinn gradh do thoirt dhuit osciomn nan uile nithe, gu 'n sealbhuich sinn do ghealladh, ata osciomn gach nì is urrainn sinn a mhianachadh, trìd Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* Rom. vi. 3.

NAch 'eil fios agaibh, a mhèud againn is a bhaisteadh ann an Josa Criosd, gur bhaisteadh chum a' bhais sinn? Air an àdhbhar sin dh' adhlaiceadh sinn maraon ris tre 'n bhaiste chum bàis: ionnas mar thogadh Criosd suas o na marbhaibh le glòir an Athair, mar sin gu 'n gluaiseamaidne mar an ceudna ann nuadhachd beatha. Oir ma chuaidh ar suidheachadh maraon ann an cos'las a bhàs: bithidh sinn mar an ceudna *air ar suidheachadh ann an cos'las* ais-eirigh. Air fhios so a bhi againn, gu bheil ar sean duine air a cheusadh maraon *ris*, ionnas gu 'm biodh corp a' peacaidh air a sgrios, chum nach deanamaid seirbhis do 'n pheacadh as so suas ni 's mó.

Oir

Oir an ti a fhuair bàs, rinneadh saor è o'n pheacadh. 'Noise ma fhuair sinn bàs maraon re Criosd, ata sinn creidsin gu 'm bi sinn beo maille ris mar an ceudna. Air dhuinn fios a bhi againn air do Chriosd eirigh o na marbhaibh, nach bàsaich è ni 's mó; cha 'n 'eil tighearnas aig a' bhas ni 's mó air. Oir a mhèud gu 'n d' fhuair è bas, is ann do 'n pheacadh a fhuair è bas aon uair *amhàin:* ach a mhèud gu bheil è beo, is ann do Dhia ata sè beo. Mar sin mar an ceudna measaibhse gu bheil sibh sein gu deimhin marbh do'n pheacadh: ach beo do Dhia tre Josa Criosd ar Tighearna.

*An Soisgeul.* Mhat. v. 20.

DUbhairt Josa r'a dheisciobluibh, Mur toir bhur fireantachdsa barrachd air fireantachd nan Scriobhuichean agus nam Pharaiseach, ni 'n d' theid sibh air chor air bith steach do rioghachd Neimh'. Chuala sibh, gu 'n dubhradh leis na sinnsiribh, Na dean marbhadh: agus ge b'è neach a ni marbhadh, bithidh sè ann cunntart a' bhreitheamhnais. Ach deirimse ribh, Ge b'è neach aig am bi fearg r'a bhràthair gun ádhbhar, gu 'm bi sè ann cunntart a' bhreitheamhnas: agus ge b'è neach a deir, r'a bhràthair, Raca, bithidh sè ann cunntart na comhairle: ach ge b'è neach a deir, Amadain, bithidh sè ann cunntart teine ifrinn. Uime sinn ma bheir thu do thabhartas chum na h altara, agus gu 'n cuimhnich thu ann sin gu bheil ni air bith aig do bhràthair a' d' aghaidh; Fàg do thabhartas ann sin ann làthair na h altara, agus im'ich, agus dean reite air tùs re d' bhràthair agus taireis sin air teachd dhuit, tabhair uait do thiodhlacadh. Bi reidh re d' eascaraid gu luath, am feadh bhitheas tu maille ris san t slighe: t eagal gu 'n toir an t eascaradh thairis do 'n bhreitheamh thu agus gu 'n toir am breitheamh thu do 'n mhaor, agus gu tilgear am priosun thu. A deirim riut gu firinneach, nach teid thu as sin amach, no gu 'n ioc thu an fheoirling dheireannach.

## An ſeachdamh Domhnach an deigh na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

A Thighearna gach uile chumhachd agus neart, is tu-ſa ughdar agus fear tabhairt na h-uile nì maith ; ſuidhich grádh do t-ainm ann ar cridheuchaibh meaduich annain ſior chreideamh, altruim ſinn leis gach uile mhaitheas, agus le d' mhòr thròcair, gleidh ſinn ann ta trìd Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* Rom. vi. 19.

'TA mi labhairt mar dhuine, air ſon anmhuineachd bhur feòla : oir mar a thug ſibh bhur buill mar ſheirbhiſich do neo-ghloine, agus do aingidheachd, chum aingidheachd ; amhuil ſin a nois' thugaibh bhur buill mar ſheirbhiſich do 'n fhìreantachd, chum naomhachd. Oir 'n uair a bha ſibh 'n ar ſeirbhiſich do 'n pheacadh, bha ſibh ſaor o'n fhìreantachd. Air an àdhbhar ſin creud an toradh a bha agaibh ann ſin ann ſna nithibh ud, a 'ta noiſe cur náire oirbh ? oir is è crioch nan nithe ſin am bàs. Ach a noiſe air dhuibh bhi ſaor o'n pheacadh, agus 'n ar ſeirbhiſich do Dhia, ata bhur toradh agaibh chum naomhachd, agus a' chrioch a' bheatha mhairtheanach. Oir is è tuaraſdal a' pheacaidh am bàs : ach is i ſaorthiodhlacadh Dhe a' bheatha mhairtheanach, tre Joſa Crioſd ar Tighearna.

### *An Soiſgeul.* Marc. viii. 1.

ANn ſna laithibh ſin air do phobull ro-mhòr a bhi *ann*, agus gun ni air bith aca r'a itheadh, ghairm Ioſa a dheiſciobuil d'a ionnſuidh, agus a deir ſè riu, Ata truas mòr agam do'n phobull, do bhri' gu 'n d'fhan iad anois' tri láith' maille rium, agus nach 'eil ni air bith aca r'a itheadh : Agus ma leigeas mi d'an tighibh fein 'n an troſg iad, fannuichidh ſiad air an t ſlighe : oir thainig cuid aca am fad. Agus f hreagair a dheiſciobuil

fciobuil è, *ag radh*, Cia as a dh'fheudas neach iad fo a fhafuchadh le h aran ann fo fan fhàfach? Agus dh'f hiofraich fè dhiubh, Cia lion aran ata agaibh? Agus a dubhairt iadfan, Seachd. Agus thug fè òrdugh do 'n t fluagh fuidhe fios air an lár: agus ghlac è na feachd arain, agus air tabhairt buidheachais, bhris è, agus thug fè *iad* d'a dheifciobluibh, chum gu 'n cuireadh fiad 'n an láthair *iad:* agus chuir iad fios an làthair an t fluaigh *iad*. Agus bha aca beagan a dh'iafgaibh beaga: agus bheannuich fè *iad*, agus dh'àithn è 'n cur fios 'n an làthair mar a ceudna. Agus dh'ith iad, agus fhàfuicheadh iad: agus thog iad *làn* fheachd cliabh do 'n bhiadh bhrift', a bha dh'fhuighleach aca. Agus bha iadfan a dh'ith mu thimcheithir mìle; agus leig fè air falbh iad.

---

## An t ochdamh Dòmhnach an deigh na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

O Dhe, 'se do fhreafdail fiorruidh ata aig orduchadh nan uile nithe araon air neamh agus air talamh; tha finn gu h-umhla a' guidhe ort gu 'n cuireadh tu air falbh uainn gach nì cronnail, agus gu 'n tugadh tu dhuinn na nithe finn ata tarbhach air ar fon, trid Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* Rom. viii. 12.

A bhràthre, ata finn fa f hiachaibh ni h ann do 'n f heoil, chum ar beatha a chaitheamh a reir na feòla. Oir ma chaitheas fibh bhur beatha a rear na feòla, gheibh fibh bàs: ach ma mharbhas fibh trè 'n Spiorad gniomhartha na colla, bithidh fibh beo. Oir a mhèud 's ata air an treòrachadh le Spiorad Dhe, is iad mic Dhe. Oir cha d' f huair fibh Spiorad na daorfa a rìs chum eagail; ach fhuair fibh Spiorad na h uchdmhacachd, tre an glaodhamaid, Abba, Athair. 'Ta an Spiorad fein a' deanamh fia'nais maraon r'a fpioraidne, gur finn clann Dhe. Agus ma's clann, is oighreachan; oigreachan air Dia, agus co'-oighreachan maille re Criofd: ma 's è 's gu 'm fulaing finn maille ris, chum gu glòrachear maraon ris mar an ceudna.

*An*

*An Soisgeul.* Mhat. vii. 15.

COimheadhaibh sibh fein o na fàidhibh brèige, a thig d'ar ionnsuidh ann an culaibh chaorach, ach ata n leith a stigh 'n am madraibh allta. Air an toraibh aithnichidh sibh iad: an tionnail daoine dearcan fìona do dhrisibh, no figeis do na fothannanaibh? Agus mar sin do bheir gach uile chrann maith toradh maith: ach do bheir an droch chrann droch thoradh. Ni h eudar leis a' chraoibh mhaith droch thoradh iomchar: no leis an droch charoibh toradh maith a thabhairt. Gach uile chrann nach iomchair toradh maith, gearthar sios è agus tilgear san teine è. Air an àdhbhar sin 's an air an toraibh dh'aithnicheas sibh iad. Ni h è gach uile neach a deir riumsa, A Thighearna, a Thighearna, a theid a steach do rioghachd nèimh': ach an ti do ni toil m' Atharsa ata air neamh.

---

## An naothamh Domhnach an deigh na Trionaid.

*An Urnuigh.*

A Thighearna, tha sinn a' guidhe ort, deonuich dhuinn an Spiorad a chum na nithe sin ata ceart do ghna a smuainteachadh agus a ghnathaca'; ionnas gu 'm bi sinn-ne nach urrain nì maith air bith a dheanamh as t eug'ais, air ur deanamh leatsa comasach ar beatha a chaitheadh a reir do thoil, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* 1 Cor. x. 1.

A bhràithre, cha b' àill leam sibhse bhi ain-eolach, gu raibh ar n aithreacha uile fuidh 'n nèul, agus chuaidh iad uile tre 'n fhairge; agus bhaisteadh iad uile do Mhaois san nèul, agus ann san fhairge; agus dh 'ith iad uile an t aon bhiadh spioradail; agus dh' òl iad uile an t aon deoch spioradail: 'oir dh òl iad do 'n charruig spioradail sin a lean iad: agus b i a' charruig sin Criosd. Ach is mòrain diubh cha raibh Dia toilichte: oir sgriofadh san fhàsach iad. 'Noise

bha

bha na nithe sin 'n an saimpleiribh dhuinne, chum nach sanntaicheamaid droch nithe, mar a shanntaich iadsan fòs. Agus na bithibse 'n ar luchd iodhol-àdhraidh, mar *a bha* cuid acasan; reir mar ata è sgriobhta, Shuidh am phobull sios a dh'itheadh agus a dh' òl, agus dh' eirich iad a chluich'. Agus na deanamaid striopachas, mar a rinn cuid aca-san, agus thuit *dhiubh* ann aon là tri mìle sichead. Agus na buaireamaid Criosd, mar bhuair cuid aca fòs, agus sgriosadh iad le naithrichibh nimhe. Agus na deanaibhse monmhor, mar a rinn cuid aca-san monmhor fós, agus sgriosadh iad leis an sgriosadoir. 'Noise tharladh na nithe so uile dhoibhsin mar eiseimpleiribh: agus sgriobhadh iad chum teagasg *a thoirt* duinne, air am bheil deireadh an domhain air teachd. Uime sin an ti a shaoileas a bhi 'n a sheamsamh, thugadh è aire nach tuit sè. Cha do thacair buaireadh air bith ribh, ach ni ata cumanta do dhaoinibh: ach tha Dia dìleas, nach leig dhuibh bhi air bhur buaireadh thar bhur comas; ach a ni maille ris a' bhuaireadh slighe dol as mar a ceudna, chum gu 'm bi sibh comasach air a ghiùlan.

*An Soisgeul.* Luc. xvi. 1.

DUbhairt Josa r'a dheisciobluibh, Bha dhuine saibnir araidh ann aig an raibh stiobhard; agus chasaideadh ris è mar neach a bha deanamh ana-caithe' air a mhaoin. Agus ghairm sè è, agus a dubhairt sè ris, Ciod so ata mi cluinntin a d' thimchioll, thoir cunntas air do stiobhardachd: oir cha 'n fheud thu bhi ni 's faide a' d' stiobhard. Ann sin a dubhairt an stiobhard ann fein, Ciod a ni mi? oir ata mo mhaighisdir a' toirt na stiobhardachd uam: cha 'n urradh mi ruamhar a dheanamh 's nar leam dèirc iarraidh. Ata fhios agam ciod a ni mi, chum 's 'n uair a chuirear as an stiobhardachd mi, gu 'n gabh iad a steach d'an tighibh mi. Agus air dha gach aon diubhs' air an an raibh fiachna aig a Thighearn' a ghairm d'a ionnsuidh, a dubhairt è ris a' cheud fhear, Cia a mèud ata aig mo Thighearn' ortsa? Agus a dubhairt eisean, Ceud miosur ola. Agus a dubhairt sè ris, Gabh do sgriobha, agus suidh sios gu h ealamh, agus sgriobh leth-cheud Ann sinn a dubhairt è re fear eile, Agus cia mèud ata aig ortsa? Agus a dubhairt eisean, Ceud miosur cruithneachd. Agus a dubhairt è rìs, Gabh do scriobha, agus sgriobh ceithir sichead. Agus mhòl an Tighearna 'n stiobhard ea-corach, do bhri' gu 'n d' rinn sè gu glic: oir

oir ata clann an t saoghail so 'n an ginealach fein ni 's glice na clann an t soluis. Agus a deirimse ribh, Deanaibh dhuibh fein cairdean le mammon na h ea-corach; chum's 'n uair is bàs duibh, gu n gabhthar sibh do àitibh comhnuidh siorruidh.

---

## An deicheamh Domhnach na deigh na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

O Thighearna, biodh do chluasan tròcaireach fosgailte do dh' urnuighean do sheirbheisich umhla; agus a chum gu 'm suigh iad an iartuis, tabhair orra gu 'n-iarr iad na nithe sin ata reir do thoil, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* 1 Cor. xii. 1.

THaobh *tiodhlaca* spioradail, a bhràithre, cha b' àill leam sibh bhi ain eolach. 'Ta fios agaibh gu raibh sibh 'n ar Cinnich, air bhur tarruing gu iodholaibh balbha, reir mar a threóraicheadh sibh. Uime sin ata mi toirt fios duibh, nach abair duin' air bith a'ta labhairt o Spiorad De, mu Josa gu bheil è mallaichte: agus nach uradh duin' air bith a radh gur h è Josa an Tighearna, ach trid an Spiorad naomh. 'Noise ata eidir-dhealachadh thiodhlaca ann, ach *ni bheil ach* aon Spiorad ann. Agus ata eidir dhealachadh mhinistreileachd ann, gidheadh *ni bheil ach* aon Tighearn' ann. Agus ata eidir-dhealachadh oibreachaidh ann, ach is è an't aon Dia a 'ta 'g oibreachadh nan uile *nithe* ann sna h uile. Ach ata foillseachadh an Spioraid air a thoirt do gach neach, chum tairbhe. Oir do aon duine 'ta focal a' ghliocais air a thoirt leis an Spiorad; agus do dhuin' eile focal an eólais leis an Spiorad cheudna; Do neach eile creidimh leis an Spiorad sin fein; do dhuin' eile tiodhlacan leighis trid an Spiorad cheudna; Do neach eile oibreacha' mhiorbhuile; do neach eile faidheadoireachd; do neach eile aithneachadh spiorad do neach eile *iomadh* gnè theanga; agus do neach eile eidir-mhìneáchadh theanga. Ach

Ach na nithe ſin uile 'ta an t aon Spiorad ceudna ag oibreachadh, ag roinn ris gach aon fa leith reir mar is àil.

*An Soiſgeul.* Luc. xix. 41.

AGus 'n uair a thainig è 'm fogus, chunnaic è 'm baile, agus ghuil ſè air a ſhon, ag radh, Nam b'aithne dhuit, eadhon dhuitſe, air bheag ſam bith ann do là ſo fein, na nithe a bhuineas do d' ſhìth! ach anois' ata iad folaichte' o d' ſhùilibh. Oir thig na làith' ort, ann s an tilg do naindhde dìg mu d' thimchioll, agus iadhaidh iad umad m' an cuairt, agus druididh iad a ſtigh air gach taobh thu, agus leagaidh iad co'-ioſal ris an làr thu, agus do chlann ionnad; agus cha 'n fhàg iad ionnad cloch air muin cloiche: do bhri' nach b' aithne dhuit aimſir t fhiofrachaidh. Agus chuaidh è ſteach do 'n teampull, agus thòſaich è air an dream a bha reic', agus a' ceannach' ann a thilgeadh amach, ag radh riu, 'Ta è ſgriobhta, Is tigh urnuigh mo thigh-ſe: ach rinn ſibhſe ſlochd mheirleach dheth. Agus bha è gach là a' teagaſg ſan teampull.

---

## An t-aon Domhnach deug an deigh na Trionaid.

*An Urnuigh.*

O Dhe, ata foillſeachadh do neart uile chumhachdach gu ro ſhonruichte ann a bhi taiſbbeineadh tiochd agus trècair; deonuich dhuinn-ne gu tròcaireach na h-urrad a thomhas do d' ghràs, ionnas air dhuinn a bhi ruith ann ſlighe t-àitheantaibh, gu 'n ſealbhuich ſinn do geallachan gràſail, agus gu 'm bi ſinn air ar deanamh n' ar luchd co-pairt do t-ionmhas neamhuidh, trid Joſa ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* 1 Cor. xv. 1.

A bhràithre, cuiream ann cèill duibhſe an ſoiſgeul a ſheirmonaich mi dhuibh, ris an do ghabh ſibhſe mar an ceudna, agus ann am bheil ſibh 'n ar ſeaſamh; trid

mar an ceudna am bheil sibh air bhur sàbhaladh, ma ghleidheas sibh air chuimhne an ni a shearmonaich mi dhuibh, mur do chreid sibh gu diomhaoin. Oir thug mi dhuibh air tùs an ni fhuair mi mar an ceudna, Gu 'n d' fhuair Criosd bàs air son ar peacaidh do reir nan sgriobtuire: Agus gu 'n d' adhlaiceadh è, agus gu 'n d' eirich è a-rìs air an treas là do reir nan sgriobtuire: Agus gu facas è le Cephas, 'n a dhiaigh sin leis an dà-fheur-dheug. 'N a dhiaigh sin, chunncas è le tuilleadh agus cuig ceud bràithre ann aon uair: d'am bheil a' chuid a's mò beo gus a noise, ach ata cuid *dhiubh 'n an* codal. 'N a dhiaigh sin, chunncas è le Seumas: agus a-rìs leis na h abstolaibh uile. 'N an diagh uile chunncas leam-sa è mar an ceudna, mar neach a rugadh ann an-am. Oir is mi is lugha do na h abstolaibh, neach nach fiu abstol a ghairm dhiom, do bhri gu 'n raibh mi a' geur-leanmhuin eaglais De. Ach tre ghràs De is mi an ni a's mi: agus cha raibh a ghras, a *thiodhlaiceadh* dhamh, gun bhri'; ach shaorthaich mi ni 's pailte na iad uile; gidheadh cha mhise, ach gràs De a bha maille rium. Uime sin cia *b'è dhinn*, mise no iadsan, is ann mar sin ata sinne a' searmoon achadh, agus is mar sin a chreid sibhse.

## *An Soisgeul.* Luc. xviii. 9.

LAbhair Josa 'n cosamhlachd so re dream àraidh bha 'g earbsa asda sein gu 'n raibh iad 'n am sìreanaibh, agus a bha deanamh tàir air dream eile: Chuaidh dias dhaoine suas do 'n teampull a dheanamh ùrnuigh; fear aca 'n a Phairiseach, agus am fear eile 'n a Phuibliocanach. Sheas am Phairiseach leis fein, agus rinn è ùrnuigh mar so, A Dhe, 'ta mi toirt buidheachais duit, nach 'eil mi mar *ata* daoin' eile, 'n an luchd foireigin, ea-corach, adhaltranach, no eadhon mar am Puiblicanach so. 'Ta mi deanamh trosg' dà uair san t seachduin, 'ta mi toirt deachmhaidh as na h uile ni a shealbhaicheam. Agus air seasamh do 'n Phuibliocanach fada air ais, cha b'àill leis fiu a shùl a thog'ail suas gu neamh, ach bhuail sè uchd, ag radh, A Dhia, dean trócair ormsa 'ta 'm pheacach. A deirim ribh, *gur dòchadh* gu 'n deachaidh ann duine so sios d'a thigh air fhìreanachadh, na 'm fear ud eile: oir ge b'è neach a dh' àrdaicheas è fein, ìslichear è; agus ge b'è a dh' ìslicheas è fein, àrdaichear è.

## An dara Dòmhnach deug an deigh na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich agus shiorruidh, ata ghna na 's ullamh chum eisdeachd, na 'ta sinn-ne chum urnuigh dheanamh, agus ata cleachda tuille a thabhairt seachad na 'ta sinn-ne mianachadh, no toilltinn; Doirt a' nuas pailteas do d' thròcair oirn-ne, a mathadh dhuinn nan nithe sin roimh am bheil ar coguis a' gabhail eagail, agus a' tabhairt dhuinn na' nithe maith sin nach fiu sinn an iarruidh, ach trid toilltinneas agus eidir-ghuidhe do Mhic Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* 2 Cor. iii. 4.

A Ta a leithid so dh'earbsa againne tre Chriosd thaobh Dhe: Ni bè gu bheil sinn foghainteach uainn fein chum ni sam bith a smuinteachadh mar uainn fein: ach is ann o Dhia *ata* ar foghainteachd. Neach a rinn sinne mar an ceudna 'n ar ministeiribh foghainteach na tiomna-nuaidh, ni h ann do 'n litir, ach do 'n Spiorad: oir marbhaidh an litir, ach bheir an Spiorad beatha. Ach ma bha ministreileachd a' bhais, ann sgriobhadh agus air a ghràbhaladh air clochaibh, glòr-mhor, ionnas nach b' urradh clann Israeil amharc gu geur air gnùis Mhaois, air son glòir' a ghnùise a chuirear air cùl; cionnas nach mò na sin a bhios ministrealeachd an Spioraid glòr-mhor? Oir ma *bha* ministrealachd an dìteidh glòrmhor, is ro-mhò na sin a bheir ministreileachd na fìreantachd barr ann glòir.

### *An Soisgeul.* Marc. vii. 31.

A Ir do Josa im'eachd o chriochuibh Thiruis agus Shidoin, thainig è gu fairge na Galilee, tre mheadhon criocha Dhecapolis. Agus thug iad d'a ionnsuidh duine bothar, aig an raibh staduich 'n a chainnt: agus ghuidh iad air gu 'n cuireadh sè a làmh air. Agus thug sè a leth o 'n phobull è agus chuir sè a mheoir 'n a chluasaibh, agus air sileadh dha,

bhean fè r'a theangaidh. Agus air dha amharc fuas gu neamh, leig fè ofna as, agus a deir fè ris, Ephphata, 's è fin r'a radh, Bi fosgailt'. Agus air ball dh'fhosgladh a chluafa, agus dh'fhuafgladh ceangal a theangaidh, agus labhair fè gu ceart. Agus dh'àithin fè dhoibh gun iad a dh'innfeadh fin do neach air bith: ach mar is mò a thoirmifg fè dhoibh, bu mhòid gu ro-mhòr a chuir iad' *an gniomh* os aird; agus bha iad gu ro-mhòr air an lionadh le h iongantas, ag radh, Rinn è gach uile nithe gu maith: ata fè faraon a' tabhairt air na bothair gu 'n cluinn iad, agus air na bailbh gu 'n labhair iad.

---

## An treas Domhnach deug an deigh na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

ADhe uile chumhachdaich agus thròcairach, o'd thiolacadh 'mhain ata è teachd, gu bheil do phobul treibhdhireach a' deanamh feirbheis fhior agus cliutach dhuit; Deonich, tha finn a ghuidhe ort gu 'n dean finn-ne feirbheis co fhìrineach dhuit ann fa' bheatha fo, a's nach bi moille oirn fa dheoidh do gheallaidh neamhuidh a fhealbhachadh, trid toilltinneas Josa Criofd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* Gal. iii. 16.

IS do Abraham a thugadh na geallanna agus d'a fhiol. Ni 'n deir sè, Agus do fhiolaibh, mar gu 'm biodh *è labhairt* mu mhóran; ach mar mu aon, agus do fhiolfa, neach a 's è Criofd. Agus a deiream fo, nach fheudar gu 'n cuir an lagh, a thugadh ann ceann cheithir cheud agus dheich bliadhna fichead 'n a dhiaigh, ann cunnradh ann neo-bri', a dhaingnicheadh roimhe le Dia ann Criofd, ionnas gu 'n cuireadh sè an gealladh air cùl. Oir ma's ann o'n lagh *ata* an oighreachd, ni *bheil i* ni 's mó o 'n ghealladh: ach thug Dia gu faor' *i* do Abraham tre ghealladh. C'ar fon uime fin *a thugadh* an lagh? thugadh è air fon eas-aontais, gus an d' thigheadh an fiol, d'an d' 'rinneadh an gealladh; air órduchadh le ainglibh ann làimh eidir-mheadhonair. 'Noife an t eidir-mheadhonair, ni h ann air *fon* a h aon *ata è 'n a eidir-mheadhonair;* ach is aon

Dia

Dia. Uime sin *am bheil* an lagh ann agaidh ghe allana De? Nar leigadh Dia: oir nam biodh lagh air a thabhairt a bhiodh comasach air beatha thoirt uaithe, gu deimhin is ann o'n lagh a bhiodh fìreantachd. Ach dh' fhàg an sgriobtuir na h uile *dhaoine* dùinte fa peacadh, chum gu 'm biodh an gealladh tre creidimh Josa Criosd air a thoirt dhoibhsin a 'ta creidsin.

## *An Soisgeul.* Luc. x. 23.

'S Beannuichte na sùile a' chi na nithe 'ta sibhs' a' faicsin. Oir a deirim ribh, Gu 'm b' iomadh faidhe agus righridh, ler bu mhiann na nithe-se fhaicsin ata sibhs' a' faicsin, agus nach facadh *iad;* agus na nithe s' a chlàisdin ata sibhs' a' cluinntin, agus nach cualadh *iad.* Agus feuch, do sheas fear lagha àraidh suas, 'g a bhuaireadh, agus ag radh, A mhaighisdir, ciod a ni mi chum gu 'n sealbhaichean a' bheatha mhairtheanach? Agus a dubhairt sè ris, Ciod tha sgriobhta san lagh? cionnas a leughas tu? Agus ag freagairt da-san, a dubhairt sé, Gràdhaich an Tighearna do Dhia le d' uile chroidhe agus le d' uile anam, agus le d' uile neart, agus le d' uil' inntin; agus do choimhearsnach mar thu fein. Agus a dubhairt eisean ris, 'S ceart a fhreagair thu: dean-sa so, agus bithidh tu beo. Ach air dha-sa toil a bhì aige è fein fhìreanachadh, a dubhairt fè re h Josa, Agus co è mo choimhearsnach? Agus fhreagair Josa, agns a dubhairt fè, Chuaidh duine àraidh sios o Hierusalem gu Jericho, agus thuit è 'measg mheirleach, agus air dhoibh a rùsgadh, agus a lotadh, dh'imich iad rompa, air fhagail-sin doibh leth-mharbh. Agus tharladh gu 'n d' imich sagart àraidh sios air an t slighe sin; agus 'n uair a chunnairc fè è, ghabh è seachad air an taobh eile do'n t-slighe. Agus mar an ceudna air do Lebhiteach bhi aig an ionaid sin, thainig è agus dh'amhairc fè *air,* agus ghabh è seachad air an taobh eile do 'n t slighe. Ach air do Shamaritanach àraidh bhi gabhail an ròid, thainig è far an raibh eisean: agus 'n uair a chunnairc fè è, ghabh è truas mòr *dheth,* Agus thainig è d'a ionnsuidh agus cheangail è suas a chreuchda, agus air dórtadh ola agus fiona ionnta, chuir fè air ainmhidh fein è, agus thug gu tigh ósda è, agus ghabh è curam dheth. Agus air an là màrach, n' uair a dh'fhalbh è, thug é 'mach dà pheghinn *romhanach,* agus thug è do fhear an tigh òsda *iad,* agus a dubhairt fè ris Gabh cùram dheth; agus ge b'è ni tuille' chaitheas tu, 'n trá' philleas mise air m' ais, dìolaidh mi dhuit è.

Co

Co anois' do 'n triur fo a fhaoileas tu, bu choimhearfnach dhafan a thuit a'meafg nam meirleach, Agus a dubhairt eifean, An ti rinn tròcair air. Ann finn a dubhairt Jofa ris, 'Im'ich thus', agus dean mar an ceudna.

---

## An ceathramh Domhnach deug an deigh na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

O Dhe uile chumhachdaich agus fhiorruidh, tabhair dhuinn meudacha a chreidimh, an dochais, agus a gràidh; agus do chum gu 'm faigh finn a' nì gheall ù, thoir oirn gu 'n gràdhuich finn a' nì ata thù 'g àithne, trid Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* Gal. v. 16.

SO deiream ma feadh, Gluaifibh fan Spioraid, agus cha choi'lion fibh ain-mhiann na feòla. Oir ata an f heoil a' miannachadh ann aghaidh an Spioraid, agus an Spioraid ann agaidh na feòla: agus ata iad finn ann aghaidh a chèile; ionnas nach fuigh fibh na nithe bu mhiann libh a dheanamh. Ach ma threòraichear leis an Spiorad fibh, cha 'n 'eil fibh fuidh 'n lagh. 'Noife 'ta oibre na feòla follafach, a 's iad *fò*, adhaltrannas, ftrìopachas, neo-ghloine, macnus, iodhol-àdhradh, buitfeachas, naimhdheas, connfachadh, co'-fharpuis, fearg, coi'ftribh, ai'-reite, eireacachd, farmad, morta, meifg, geòcaireachd agus an leithide fin: mu bheileam ag innfeadh dhuibh roimh laimh, mar a dhi'nnis mi dhuibh cheana mar an ceudna, nach fealbhaich iadfan an ni an leithide fin rioghachd Dhe mar oighreachd. Ach is è toradh an Spioraid gradh, aoibhneas, fiothchaint, fad-f hulangas, caomhalachd, maitheas, creidimh, Macantas, meafarachd: ann aghaidh an famhuil fin ni bheil lagh. Agus iadfan a's le Criofd, cheus iad an f heoil, maille r'a h an tograibh agus a miannafaibh.

An

*An Soifguel.* Luc. xvii. 11.

AGus tharladh, ag dol fuas da gu Hierfalem, gu 'n deachaidh sè tre mheadhon Shamaria agus na Galilee. Agus 'n uair a bha è dol a ftigh do bhaile àraidh, thacair deichnear dhaoine air a bha 'n an Iobhair, a fheas fada uaithe: Agus thog iad fuas an guth, ag radh, Jofa a mhaighifdir, dean trocair oirnne. Agus 'n uair a chunnaic sè *iad*, a dubhairt sè riu, Im'ichibh *agus* nochdaibh fibh fein do na fagartaibh. Agus tharladh, ag im'eachd dhoibhfe, gu 'n do ghlanadh iad. Agus phill a haon aca air ais 'n uair a chunnaic sè gu 'n do leighifeadh è, a' toirt glòir' do Dhia le guth àrd, agus thuit sè air aghaidh aig a chofaibhfe, a' toirt buidheachais da: agus bu Shamaritanach è. Agus fhreagair Jofa agus dubhairt sè, Nach do ghlanadh deichnear? ach an naoidhnear, c'àit' am bheil iad. Cha d' fhuradh a phill a thoirt glòir' do Dhia, ach an coigreach fo. Agus a dubhairt fè ris, Eirich, im'ich; fhlànuich do chreidimh thu.

---

## An cuigeamh Domhnach deug an deigh na Trionaid.

*An Urnuigh.*

THa finn a' guidhe ort O Thighearna, gleidh t-eaglais le d' bhuan throcair. Agus do bhri nach feud anmhuineachd an duine gun tuitim as t-eugmhais, coimhid finn do ghna le d' chomhnadh o gach uile nì cronnail, agus treoruich finn do dh-ionnfuidh gach nì fèumail a chum ar flainte, trìd Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* Gal. vi. 11.

'TA fibh faicfin mèud na litreach a fgriobh mi dhuibh le m' làimh fein. Mhèud le 'm miann iad fein a thaifbeanadh gu fgiamhach fan fheoil, ata iad 'g ar n eigneachadh chum bhi air bhur timchioll-ghearradh; amhàin chum nach deantadh geurleanmhuin

leanmhuin orr' air fon crann ceufaidh Chriofd. Oir ni 'm bheil iadfan fein a 'ta air an timchioll-ghearradh ag coimhead an lagha; ach is àill leo fibhfe bhi air bhur timchioll-ghearradh, chum as gu dean iad uaill ann bhur feoil Ach nar leigeadh Dia gu deanainnfe uaill ach an crann-ceufaidh ar Tighearna Jofa Criofd, tre 'm bheil an faoghal air a cheufadh dhamh-fa, agus mife do 'n t faoghal. Oir ann Jofa Criofd ni 'm bheil eifeachd air bith ann timchioll-ghearradh, no an neimh thimchioll-gearradh ach ann creatuir nuadh. Agus mheud 's a fhiùbhlas a reir na riaghail fo fiothchaint orra, agus trocair, agus air Ifrael De. O fo amach na cuireadh neach fam bith dragh orm; oir ata mi giùlan ann mo chorp comharthaidh an Tighearn' Jofa. A bhràithre, *gu raibh*, gràs ar Tighearna Jofa Criofd maille r ar fpiorad. Amen.

*An Soifgeul.* Mhat. vi. 24.

NI h eudar le neach air bith feirbhis a dheanamh do dhà Thighearna: oir an dara cuid bithidh fuath aige do deach aca, agus gràdh do neach eile; no gabhuidh fè le neach aca, agus bheir è tarcuis do neach eile. Ni h eudar libh feirbhis a dheanamh do Dhia agus do Mhammon. Uime fin a deirimfe ribh, Na biodh ro-chùram oirbh mu thimchioll bhur beathaidh, creud a dh'itheas no dh'òlas fibh; no mu thimchioll bhur cuirp, creud a chuireas fibh umaibh: an è nach mò a' bheatha na 'm biadh, agus an corp na 'n t eadach? Amharcaibh air èunlaith an aidheir: ni 'n cuir iad fiol, agus ni 'n cruinnich iad ann fgiobolaibh: gidheadh ata bhur n Athair neamhaidhfe 'g am beathachadh; 'n è nach fearr fibhfe gu mòr na iadfan? Agus cia agaibh le mòr chùram dh'fheudas aon bhann làmh a chur r'a airde fein? Agus creud fa 'm bhuil fibh ro-chùramach mu thimchioll bhur culaidh? fò'lomaibh cionnas ata na lilighe fàs fa mhachair; ni 'n dean iad faothair, agus ni 'n dean iad fniomh. Gidheadh a deirimfe ribh, Nach raibh Solomh fein 'n a uile ghlòir, air eadachadh mar aon diubh fo. Air an adhbhar fin ma' ta Dia mar fin ag fgeudachadh feur na machaire, ata an diu ann, agus a' màrach air a thilge' fan àmhuinn, an è nach mò na fin a *fgeudiacheas* è fibhfe, a dhaoine air bheag creidimh? Uime fin na bithibh lán chùram, ag radh, Creud a dh'itheas finn? no creud a dh'òlas finn? no creud a chuireas finn umainn? (Oir is iad fo uile na nithe ata na cinnich ag iarraidh) oir ata fios aig bhur n Athair neamhaidh

neamhaidh gu bhuil feum agaibhſe air na nithibh ſin uile. Ach iarraibh air tùs Rioghachd Dhe, agus f hireantachd-ſan, agus cuirfear na nithe-ſe uile ribh. Uime ſin na bitheadh ro chùram oirbh mu thimchioll an la màrach: oir bithidh a lân do chùram air an la màrach mu thimchioll a nithe fein: is leòr do 'n là olc fein.

---

## An ſeitheamh Dòmhnach deug an deigh na Trionaid.

*An Urnuigh.*

O Thighearna, ata ſinn a' guidhe ort, deanadh do ghna iochd t eaglais a ghlanadh agus a dhionn; agus do bhri nach urrain ì buanachadh ann ſàbhaltachd as eug'ais do chomhnadh, gleidh ì gu bràth le d' chuideachadh agus le d' mhaitheas, trid Joſa Criosd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* Epheſ. iii. 13.

ATa mi 'g iarraidh oirbh nach fannaich ſibh a leith mo thriobloidean-ſa air bhur ſon, ni a's è bhur glòir-ſe. Air an ádhbhar ſo lùbam mo ghluine do Athair ar Tighearna Joſa Crioſd, air an ainmichear an teaghlach uile air neamh agus air talamh, gu 'n deònaicheadh è dhuibh a reir ſaibhreis a ghlòire, bhi air bhur neartachadh le cumhachd, trìd a Spioraid ſin ann ſan duine 'n leith ſtigh; chum air dhuibh bhi air bhur freamhachadh ann grádh, gu 'm bì ſibh comaſach maille ris na naomhaibh uile, air a thuigſin creud è lèud, agus fad, agus doimhne, agus àirde; agus air grâdh Chrioſd aithneachadh, a chuaidh thar gach uile eòlas, chum as gu 'm bi ſibh air bhur lionadh le uile lanachd Dhe. 'Noiſe dha-ſan d'an comas gach uile nithe a dheanamh gu h an barrach ro-phailt' thar gach ni a 's urradh ſinne iarruidh no ſmuaineachadh, do reir a' chumhachd a 'ta 'g oibreachadh gu h eifeachdach annainn, Dha-ſan *gu raibh* glóir ann ſan eaglais trìd Joſa Crioſd, air feadh gach uile linn, gu ſaoghal nan ſaoghal. Amen.

*An Soifgeul.* Luc. vii. 11.

AGus tharladh an an la 'n a dhiaigh fin gu 'n deachaidh è chum bhaile d' an goir'ear Nain; agus chuaidh mòran d'a dheifciobluibh maille' rìs, agus fluagh mòr. 'Noife 'n uair a thainig è 'm fogus do gheat a' bhaile, feuch, ghiulaineadh a-mach duine marbh, aon mhac a' mhathar, agus bu bhan-trea'ch i: agus bha flùagh mór do *mhuintir* a' bhaile maille ria. Agus 'n uair a chunnaic an Tighearn' i, ghabh è truas mór dith, agus a dubhairt fè ria, Na guil. Agus thainig è agus bhean fè ris a' ghiulan, (agus fheas iadfan a bha 'g a iomchar) agus a dubhairt fè, Oganaich, a deirim riut, eirich. Agus dh'eirich an duine marbh 'n a fhuidhe, agus thòfaich è air labhairt: agus thug è d'a mhathair è. Agus ghlac eagal *iad* uile: agus thug iad glóir do Dhia, ag radh, Dh'eirich faidh mór 'n ar meafg-ne; agus, Dh'amhairc Dia air a phobull fein. Agus chuaidh 'n t iomradh fo 'mach air-fin air feadh Judea uile, agus na dùthcha m'an cuairt uile.

---

## An feachdamh Dòmhnach deug an deigh na Trionad.

*An Urnuigh.*

A Thighearna, guidhemid ort, gu 'm biodh do ghras do ghna romhain agus 'n ar deigh; agus gu'n tabhair è oirn an comhnuidh bhi 'g aomadh dh'ionfuidh gach uile dheagh oibre, trid Iofa Criofd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* Ephef. iv. 1.

UIme fin ata mife prìofunach an Tighearna, a' guidheadh oirbh gu 'n gluais fibh gu cubhaidh do 'n ghairm leis an do ghairmeadh fibh; leis gach uile irioflachd-inntin agus macantas, maille re fad-fhulangas, a' giulan le cheile ann an gradh; a' dèanamh dìchill air aonachd an Spiorad a choimhead ann co'-bhann na fiothchaint. *Is* aon chorp agus ann Spiorad *ata ann*, amhuil fós a ghairmeadh fibh ann aon mhuinghin

mhuinghin bhur gairm; aon Tighearna, aon chreidimh, aon bhaiſte, àon Dia agus Athair nan uile, a '*ta* os ceann gach uile, agus annaibhſe uile.

*An Soiſgeul.* Luc. xiv. 1.

AGus tharladh, mar a chuaidh Joſa gu tigh uach darain âraidh do na Phairiſichibh a dh' itheadh bidh air la na ſabaid', gu'n raibh iad a' deanamh geur-fhaire air. Agus fèuch, bha duine araidh 'n a lathair air an raibh a' mhèud-bhronn. Agus fhreagair Joſa, agus labhair è ris an luchd-lagha, agus ris na Phairiſichibh, ag radh, Am bheil è ceaduichte leigheas a dheanamh air la na ſàbaid'? Ach dh' fhan iadſan 'n an toſd. Agus air dha breith *air*, leighis ſè è, agus leig ſè uaithe è. Agus fhreagair ſè iadſan, ag radh, Co agaibhſe, ma thuiteas aſal no a dhamh ann ſlochd, nach tarruing amach gu grad è air la na ſabaid'? Agus cha b' urradh iad a fhreagairt a-rìs ann ſna nithibh ſin. Agus labhair è comhad riu-ſan a chuireadh, 'n uair a thug è ſainear mar a thagh iad na ceud àiteachaſuidhe; ag radh riu, 'N uair a gheibh thu cuireadh o neach air bith chum bainnſe, na ſuidh ann ſa cheud aite: 'n teagal gu 'n d' fhuair duin' a's onoraich' na thuſa cuireadh uaithe; agus gu 'n d' thig an ti a thug cuireadh dhuits' agus dhaſan, agus gu' n abair ſè riut Thoir aite do 'n duine ſo; agus gu 'n tòſaich thus' ann ſin le naire air ſuidhheadh ann ſan ait' a's ìſle. Ach 'n uair a gheibh thu cuireadh, im'ich agus ſuidh ann ſan ait' a's ìſle; chum 's 'n uair a thig eiſean a thug cuireadh dhuit, gu 'n abair è riut, A charaid, ſuidh ſuas ni 's airde: ann ſin gheibh thu onoir ann lathair na muintir ata 'n an ſuidhe air bòrd maille riut. Oir ge b'è neach a dh' ardaicheas è fein, ìſlichear è; agus ge b'è neach a dh' ìſlicheas è fein, àrdaichear è.

---

## An t-ochdamh Dòmhnach deug an deigh na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

A Thighearna, guidemid ort deonuich do d' phobul gràs gu ſeaſamh 'n aghaidh buaithribh an t-ſaoghail, an diabhoil, agus na feola, agus thuſa an t-aon Dia a' leantuin le cridheachaibh agus le inntinibh fior ghlan, trìd Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* 1 Cor. i. 4.

A Ta mi toirt buideachais do Dhia a ghna' air bhur ſon-ſa, air ſon gras Dhe a thugadh dhuibhſe ann Joſa Crioſd; air ſon gu 'n d' rinneadh ſaibhir leiſin ſibh ann s gach uile ni, ann s gach uile ùr-labhradh, agus *ann* s gach eòlas: Reir mar a dhaingnicheadh fia'nais Chrioſd annaibh. Ionnas nach 'eil ſibh dhei'-laimh ann tiodhlac' ſam bith; ag feitheamh re foillſeachadh ar Tighearna Joſa Crioſd: Neach f òs a dhaingnicheas ſibh gus a' chrìch, *chum 's gu 'm bi ſibh* neo-lochdach ann la ar Tighearna Joſa Crioſd.

### *An Soiſgeul.* Mhat. xxii. 34.

AN t am do chuala na Phairiſich gur chuir ſ è na Sàdduiſich 'n an toſd, chruinnicheadh iad ann ceann a chèile. Ann ſin do chuir neach àraidh dhiubh, a b'fhear teagaiſg an lagha, ceiſd *air*, 'g dhearbhadh, agus ag radh, A mhaighiſdir, cia i an aithin' a's mó ſan lagh? A dubhairt Joſa ris, Gradhuichidh tu an Tighearna do Dhia le d' uile chroidhe, agus le d' uil' inntin. 'Si ſo a' cheud *àithne* agus an aithne mhór. Agus *is* coſmhuil an dara ria ſo, Gràdhuichidh tu do choi-mhearſnach mar thu fein. Ann dà aithne ſo ata ſuim an lagha uile, agus nam faidhean. Ach air do na Phairiſichibh bhi cruinn ann ceann a cheile, dh'fheòraich Joſa dhiubh, ag radh, Creud i bhur bar'ailſe mu thimchioll Chrioſd? co d 'am mac è? a deir iadſan ris, Do Dhaibhi. A deir eaſean riu, Cionnas ma ſeadh a ghoireas Daibhi ſan ſpiorad a Tighearna dheth, ag radh,

radh, A dubhairt an Tighearna re m' Thighearna, Suidh air mo làimh dheis, gus an cuir mi do naimhde 'n an ſtol fuidh d'chofaibh ? Air an adhbhar ſin ma ghoireas Daibhi a Thighearna dheth, cionnas is mac dha è ? Agus ni 'm bu chomaſach aon neach f hreagradh ſam bith a thabhairt air ; ni mo a bha chroidh' aig aon neach (o 'n la ſin ſuas) ni air bith f heoraich dheth.

---

## An naoitheamh Domhnach deug an deigh na Trionaid.

*An Urnuigh.*

O Dhe, do bhri as t-eug'ais nach urrain ſinn do thoileachadh ; deonuich gu tròcairich gu 'n dean do Spiorad naomh ar cridheachan a ſtiuradh agus a riaghladh ann ſgach uile nì, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* Epheſ. iv. 17.

SO uime ſin a deiream, agus guidheam am fia'nais an Tighearna, gun ſibh a dh' im'eachd a ſo ſuas mar ata na Geintilich eile ag im'eachd, ann diomhaoineas ann inntin fein, aig am bheil an tuigſe air a dorchachadh, air dhoibh bhi 'n an coimhich do bheatha Dhe, thaobh an ain-eolais a 'ta annta, tre chruas an chroidhe : Muintir, air dhoibh am mothacha' chall, a thug iad fein thairis do mhi-nàire, chum gach uile neo-ghloine chur ann gniomh le cìocras. Ach cha d' f hòghluim ſibhſe Crioſd mar ſo ; ma chuala ſibh è, agus ma theagaiſgeadh leis ſibh, mar ata an f hìrinn ann an Joſa : Gu 'n cuir ſibh dhibh thaobh a' cheud chaithe'-beatha, an ſean duine, a'ta truaillidh reir nan ainmhianna cealgach : Agus gu 'm bi ſibh air bhur nuadhachadh ann ſpiorad bhur n inntin : Agus gu 'n cuir ſibh umaibh an nuadh dhuine, a 'ta air a chruthachadh a reir Dhe am f ìreantachd agus am fior naomhachd. Uime ſin air dhuibh a' bhreug a chur uaibh, labhraibh an f hìrinn gach neach r'a choimhearſnach : oir is buill ſinn d'a chèile. Biodh fearg oirbh, agus na peacaichibh : na luidheadh a' ghrian air bhur corruich : Agus na tugaibh àite do 'n diabhol

bhol. An ti a gholid, na goideadh à ni 's mó: ach gu ma fearr leis saothair a dheanamh, ag oibreachadh an ni a'ta maith maith le a làmhaibh fein, chum's gu 'm bi aige ni r'a phairteachadh ris an neach air am bheil uireasbhuidh. Na d' thigeadh focal truaillidh air bith amach as bhur bheul, ach an ni sin a 'ta maith chum deadh-fhoghluim, ionnas gu 'n toir è gràs do 'n luchd eisdeachd. Agus na cuiribh doilgheas air Spiorad naomha Dhe, leis an do chuireadh seula oirbh gu là na saorsa. Biodh gach uile shearbhas, agus corruich, agus fearg, agus gàrrthaich, agus toibheum air an tog'ail uaibh, maille ris gach uile mhirun. Agus bithibh caoimhneil, teochroidheach d'a chèile, a' tabhairt maitheanais d'a chèile, eadhon mar a thug Dia mar an ceudna maitheanas dhuibhse ann Criosd.

*An Soisgeul.* Mhat. ix. 1.

AGus air do Josa dol ann luing chuaidh sè thar an uisge, agus thainig sè d'a bhaile fein. Agus fèuch, thug iad d'a ionnsuidh duine air an raibh am pairilis, 'n a luidhe air leabaidh: agus an uair a chunnairc Josa an creidimh, a dubhairt sè re fear na pairilis, Biodh agad deadh mhisneach, a mhic, ata do pheacaidh air am maitheadh dhuit. Agus fèuch, a dubhairt dream àraidh do no na scriobhuichibh ionnta fein, Ata am fear so a' labhairt blaispheime. Agus air do Josa an smuainteachadh fhaicsin, a dubhairt sè, Creud sa 'm bhuil sibh a' smuainteachadh uilc ann bhur croidhibh? Oir cia is usadh a radh, Ataid do pheacaidh air am maitheadh dhuit? no a radh, Eirich agus im'ich? Ach a chum gu 'm bi fios agaibh gu bhuil cumhachd aig Mac an duine peacaidh a mhaitheadh air an talamh, (a deir sè ann sin re fear na pairilis) Eirich, tog do leabaidh, agus im'ich do d'thigh. Agus air eirigh dhósan, chuaidh sè d'a thigh fein. Ach ann uair a chunnairc am pobull *sin*, ghabh iongantas iad, agus thug iad glôir do Dhia, a thug a leithid sin a cumhachd do dhaoinibh.

An

## An fichoid a Domhnach an deigh na Trionaid.

*An Urnuigh.*

O Dhe uile chumhachdaich agus ro thròcairich, guidhemid ort, gleidh finn le d' mhor mhaitheas, o gach nì a dh' fheudas cron a dheanamh dhuinn; air bhi dhuinn ullamh ann an corp agus ann anam, gu 'n coi'lic'n finn gu fuilbhir nä nithe fin b'ail leat finn a dheanamh, trid Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* Ephef. v. 15.

FEuchaibh uime fin gu 'n gluais fibh gu faicilleach, ni h ann mar amadain, ach mar dhaoine glice, a' fuafgladh na h aimfir', do bhri gu bheil na làith' olc. Air an àdhbhar fin na bithibhfe neo-ghlic, ach a' tuigfin creud i toil an Tighearna. Agus na bithibh air mheifg le fion, ann s a' bheil an-barr'; ach bithibh air bhur lionadh do 'n Spiorad: A' labhairt ribh fein ann falmaibh, ann laoidhibh, agus cantaicibh fpioradail, a' feinn agus a' deanamh ciuil ann bhur croidhibh do 'n Tighearna, a' toirt buidheachais a ghnà' air fon nan uile nithe do Dhia agus do 'n Athair, ann ainm ar Tighearna Jofa Criofd; air dhuibh bhi umhal d'a chèile ann eagal De.

*An Soifgeul.* Mhat. xxii. 1.

DUbhairt Jofa is cofmhuil Rioghachd Nèimhe re Righ araidh, a rinn bainnis phófaidh d'a mhac fein, agus chuir fè fhearbhanta a ghairm na muintir a fhuair cuireadh chum na bainnfe: ach nior b áill leo-fan teachd. A-rìs chuir fè *d'an ionnfuidh* fearbhanta eile, ag radh, Abruibhfe ris a' mhuintir d'an d' thughadh cuireadh, Fèuch, do dheafuich mi mo dhìnneir: *ata* mo dhaimh agus *mo* fprèidh bhiadht' air am marbhadh, agus *ata* gach uile nithe ullamh: thigibh chum na bainnfe. Ach do chuir iads' ann fuarachas è, agus dh'imich

fiad

ſiad rompa, fear dhuibh d'a fhearann, agus fear eile chuma 'cheannuigheachd: Agus rug a' chuid eile *dhuibh* air a ſhearbhantaibh, agus thug ad easonoir *dhoibh*, agus mharbh ſiad *iad*. Ach air cluinntin *ſo* do 'n Rìgh, ghabh ſè fearg: agus air cur armailteadh uaithe, ſgrios ſè an luchd mortaidh ud, agus loiſg ſè am baile ſinn. A deir ſè ann ſin r'a ſheirbhiſeachaibh, Gu fìrinnneach ata a' bhainnis ullamh, gidheadh an dream a fhuair cuireadh cha b'fhiu iad *è*. Air an àdhbhar ſin im'ichibhſe gus na ròdaibh mòra, agus a lion *daoine* 's a gheibh ſibh, cuiribh *iad* chum na bainnſe. Agus air dol amach do na ſearbhantaibh ſin air na ròdaibh, chruinnich iad gach uile neach a fhuir iad, eidir olc agus mhaith: agus lionadh *tigh* na bainn ſe muintir a ſhuidh chum bidh. Agus air dol a ſteach do 'n Rìgh a dh'fhaicſin nan Aoidheachan, chunnairc ſè ann ſin duine aig nach raibh truſcan na bainnſe uime: Agus a deir ſè ris, A charaid, cionnas a thainig thuſa ſteach ann ſo, gun truſcan na bainnſe umad? Ach dh'fhan eiſean 'n a thoſd. Ann ſin a dubhairt an Rìgh ris na ſeirbhiſeachaibh, Air a cheangal duibh eidir chos agus làmh, togaibh libh è, agus tilgibh ann an iomall dorchadais *è*: ann ſin bithidh gul agus gioſcan fhiacal. Oir ata mòran air an gairm, ach beag air an tagha'.

---

## An Domhnach thair-fhiochiod na deigh na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

GUidemid ort a Thighearna thròcairich, deonuich do d' phobul fìrineach maitheanas agus ſith; chum gu 'm bi iad air an glanadh o 'n uile pheacaidh, agus gu 'n dean iad ſeirbheis dhuit le inntin ſhocraich, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* Epheſ. vi. 10.

MO bhràithre bithibh làidir ſan Tighearna, agus ann an neart a chumhachd-ſan. Cuiribh umaibh huil' armachd Dhe, chum 's gu 'm bi ſibh comaſach air ſeaſam ann

ann agaidh cuilbheirtidh an diabhoil. Oir ni 'm bheil ſinn a' gleachdadh re fuil agus feoil, ach re uachdranachdaibh, re cumhachdaibh, re prionnſaibh dorchadais an t ſaoghail ſo, re aingidheachd ſpioradail ann an *ionadaibh* àrda. Uime ſin glacaibh d'ar n ionnſuidh uil' armachd Dhe chum 's gu 'm bi ſibh comaſach air ſeaſamh ann agaidh *a' bhuairidh* ſan droch là, agus air dhuibh gach uile nithe a deanamh, chum ſeaſamh. Seaſaibh uime ſin, air bhi d'ar leaſraidh air an crioſrachadh le fìrinn, agus uchd-èididh na fìreantachd umaibh; agus ullamhacha ſoiſgeil na ſìothchaint, mar bhrògan agaibh air bhur coſaibh, os ceann gach uile ni, a' gabhadh chugaibh ſgiath á' chreidimh, leis am bi ſibh comaſach air uile ſaighdean teinteach an droch *Spioraid* a chaſgadh. Agus glacaibh clogaid na ſlàinte, agus claidheamh an Spioraid, ni a 's è briathar Dhe: A deanamh ùrnuigh a ghnà' leis gach uile ghnè ùrnuigh agus athchuinge ſan Spiorad, agus 'a deanamh faire chum an ni ſo fein maille ris gach uile bhuanachadh, agus guidheadh air ſon nan naomh uile; agus air mo ſhon-ſa, chum gu tiubhrar dhamh comas labhairt, le foſgladh mo bheoil ann dánachd, chum gu foillſicheam diomhaireachd an t ſoiſgeil: Air ſon am bheileam a'm' theachdoire ann geimhlibh: chum 's gu labhram gu dàna uime, mar is còir dhamh labhairt.

*An Soiſgeul.* Ioin iv. 46.

BHa duine cumhach dach àraidh, aig an raibh a mhac gu tinn ann Capernaum. 'N uair a chual' eiſean gu 'n raibh Joſa air teach a Judea do 'n Ghalilee, chuaidh è d'a ionnſuidh, agus ghuidh ſè air gu 'n rachadh è ſios, agus gu 'n ſlànuicheadh è a mhac: oir bha è re h uchd bàis. Ann ſin a dubhairt Joſa ris, Mur faic ſibh comharthaidh agus miorbhuile, cha chreid ſibh. A dubhairt an duine cumhachdach ris, A Thighearna, rach ſios mum fuigh mo leanban bàs. Dubhairt Joſa ris, Im'ich; ata do mhac beo. Agus chreid an duine am focal a labhair Joſa ris, agus dh' imich ſè. Agus am feadh a bhaè fòs a' dol ſios, choinnich a ſheirbhiſich è, agus dh' innis iad *da*, ag radh, 'Ta do mhac beo. Ann ſin dh' fheóraich ſè dhuibh an uair ann deachaidh ſè 'm feabhras: agus a dubhairt ſiad ris, An dè air an t ſeachdhmhadh uair dh' fhàg am fiabhras è Mar ſin dh' aithnich an t athair gur *b'i* an uair ſin fein, ann s an dubhairt Joſa ris, 'Ta do mhac beo;

beo; agus chreid è fein, agus a theaghlach uile. 'S è so a-rìs an dara mìorbhuil a rinn Josa, 'n uair a thainig sè a Judea do 'n Ghalilee.

---

## An dara Domhnach thair-fhichiod an deigh na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

ATA sin a' guidhe ort a Thighearna, gu 'n coimhdeadh tu do theaglach an eaglais ann diaghachd do ghna; ionnas le do dhìdin gu 'm bi si saor o gach uile thrioblaidibh, agus air a h-aomadh gu cràbhach gu seirbheis a dheanamd dhuit ann deadh oibre, chum glòir t-ainm, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* Phil. i. 3.

³TA mi toirt buidheachais do m' Dhia gach uair a chuimhnicheas mi oirbh, (a ghnà' ann am uile ùrnuighibh air bhur son-sa uile, le gàirdeachas a' deanamh guidheadh) air son bhur comh-pairt do 'n t soisgeul, o 'n cheud la gus a noise; air dhamh bhi dearbhta as an ni so fein, eadhon an ti thósaich deadh obair annaibh, gu n coi'-lion sè i gu là Josa Criosd: Eadhon mar is còir dhamsa so a smuainteachadh umaibh uile, do bhri' gu bheil sibh agam ann mo chroidhe, agus gu bheil sibh uile, 'n ar luchd comh-pairt do m' ghràs-sa, faraon ann mo gheimhlibh, agus ann an seasamh air son, agus ann an daingneachadh an t soisgeil. Oir is è Dia m' fhia'nais, cia mèud mo mhiann oirbh uile, ann innibh Josa Criosd. Agus ata mi a' guidheadh so, *eadhon* gu 'm biodh bhur gràdhsa air a mhèudachadh ni 's mò ann eòlas, agus *ann* uile thuigse: Chum 's gu 'n dearbh sibh na nithe a's fearr; chum 's gu 'm bi sibh tre'-dhireach, agus gun tuisleadh air bith gu là Chriosd; air bhur lionadh le toraibh na fìreantachd, a 'ta tre Josa Criosd chum glòir' agus moladh Dhe.

An

*An Soifgeul.* Mhat. xviii. 21.

DUbhairt Peadar re Jofa, A Thighearna, cia minic a pheacuicheas mo bhràair a'm' aghaidh, agus a maitheas mi dha? *An ann* gu ruig an feachdmha' uair? A dheir Jofa ris, Ni abram riut, gus an feachdmha' uair: ach, gu deich agus tri fichid feachd uaire. Air an adhbhar fin is cofmhuil rioghachd Nèimh' re righ àraidh, ler b'àill cunntas a dheanamh r'a fheirbhifeachaibh. Agus an uair a thòfaich fè air cunntas a dheanamh, thugadh a h aon d'a ionnfuidh air an raibh aige deich mìle talanna. Ach do bhri' nach raibh aige ni leis an deanadh è dioladh, dh'àithin a thighearn' è fein, agus a bhean, agus a chlann, agus gach uile nithe bha aig' a reiceadh, agus dioladh a dheanamh. Air an àdhbhar fin do thuit an feirbhifeach fin fios, agus rinn fè umhlachd dha, ag radh, A Thigheaana, dean foighidin rium, agus iocaidh mi dhuit an t iomlan. Ann fin air do thighearna an òglaoich fin truas mòr a ghabhail ris, leig fè a chead da, agus mhaith fè na fiacha dha. Ach air dol do 'n t feirbhifeach fin fein àmach, fhuair è h aon d'a choi'-fheirbhifeachaibh, air an raibh aige ceud peghinn: agus air dha làmh a chur ann, rug fè air fcornach *air*, ag radh, Ioc dhamh na bhuill agam ort. Agus air tuiteam d'a choi'-fheirbhifeach fios aig a chofaibh, ghuidh fè air, ag radh, Dean foighidin rium, agus iocfuidh mi an t iomlan duit. Agus nior b'àill leifin *fin:* ach air imtheachd dha do thilg fè am prìofun è, gus an iocadh fè na fiacha. Agus an uair a chunnairc a choi'-fheirbhifichfin na nithe do rinneadh, bha iad ro-dhoilich, agus thainig iad, agus dh'fhoillfich iad d'an tighearna gach ni a rinneadh. Ann fin air d'a thighearn' a ghairm, a dubhairt fè ris, A dhroch fheirbhifich, mhaith me dhuit na fiacha ud uile, do bhri' gu 'n do chuir thu impidh orm: Nach bu chòir dhuitfe mar an ceudna tròcair a dheanamh air do choi'-fheirbhifeach fein, amhail mar a rinn mife tròcair ortfa? Agus air gabhail feirge d'a thighearna, thug fè do na ceufadoiribh è, gus an iocadh fè fhiacha uile dha. Agus mar fin do ni m' Athair neamhuidh ribhfe, mur maith gach aon agaibh o bhur croidhibh d'a bhràthair an cionta.

## An treas Domhnach 'air-fhichiod an deigh na Trionaid.

### *An Urnuigh.*

O Dhe ar neart agus ar dion, is tu ughdar gach uile dhiaghachd; guidhemid ort, bi ullamh gu eisdeachd ri urnuighean cràbhach t eaglais; agus deonuich na nithe a dh'iarras sinn gu creidmheach, gu 'm faigh sinn iad gu h eifeachdach, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* Phil. iii. 17.

A Bràithaire, bithibhse le chèile 'n ar luchd-leanmhuin ormsa, agus thugaibh an aire dhoibhsin at 'a gluasachd air an dòigh sin, mar fata sinne 'n ar eisempleir agaibh. (Oir ata mòran a' gluasachd, mu 'n do labhair mi gu minic ribh, agus mu 'm bheil mi 'noise, eadhon a' gul, a' labhairt ribh, *gur h iad* naimhde crann-ceusaidh Chriosd: D'an deireadh bhi air an sgrios, d'an dia am brù: aig am bheil an glòir 'n an nàire, aig am bheil an aire air nithibh talmhaidh) oir ata ar coinbhearsaid-ne air neamh, an t ionad as am bheil dùil againn fòs ris an t Slànui'-fhear, an Tighearna Josa Criosd: Neach a chruth-atharràicheas ar corp dìbli, chum gu 'n deanthar è co'-chosmhuil r'a chorp glòmhor fein, a reir an oibreachaidh leis am bheil è comasach air na h uile nithe a chur fa cheannsal fein.

### *An Soisgeul.* Mhat. xxii. 15.

ANn sin dh'imich na Phairisich, agus ghabh siad comhairle cionnas a dh'fheudadh iad eisean a ribeadh 'n a chainnt. Agus chuir siad d'a ionnsuidh an deisciobuil fein, maille re luchd leanmhuin Ioraith, ag radh, A mhaighisdir, ata fhios aguinn gu bhuil thu teagasg slige Dhe ann am fìrinn, agus nach bhuil suim agad do duine air bith: oir ni 'm bhuil thu ag amharc air pearsuibh dhaoine. Uime sin innnis dhuinne do bhar'ail, Am bhuil è ceaduicht' cìs a thaibhairt do Cheasar,

no

no nach bhuil? Ach air tuigsin am mioruin a dh' Josa, a dubhairt sè, Creud fa 'm bhuil sibh ga m' bhuaireadh, a chealgoireau? Nochduibh dhamh-sa airgiod na cìse. Agus thug iad d'a ionnsuidh peghinn. Agus a dubhairt sè riu, Cia dha 'a bhuineas an iomhaidh so, agus an scriobhadh *ata m'a timchioll?* A deir iadsan ris, Do Cheasar. A deir eisean riu ann sin, Thugaibh uime sin do Cheasar na nithe 's le Ceasar; agus do Dhia, na nithe 's le Dia. Agus air dhoibh *so* a chluinntin, ghabh siad iongantas, agus air dhoibh f hàgail, dh' imich iad rompa.

---

## An ceathramh Domhnach 'air-f hiochiod an deigh na Trionaid.

### *An Uruigh.*

O Thighearna, guidhemid ort, fuasgail do phobul o 'n cionntaibh; ionnas le d' mhor mhaitheas gu 'm bi sinn uile air ar saoradh o chuibhrich nam peacanna sin, a rinn sinn trid ar laigse. Deonuich dhuinn so, O Athair neamhaidh, air sgà Josa Criosd, ar Tighearna agus ar slanui'f hear beannuichte. Amen.

### *An Litir.* Col. i. 3.

THa sinn a' toirt buidheacheas do Dhia, agus Athair ar Tighearna Josa Criosd, a' sìr-dheanamh ùrnuigh air bhur son-sa: O chuala sinn iom-radh air bhur creidimh-se ann Josa Criosd, agus air *bhur* grádh do na naomhaibh uile; air son an dòchais a'ta air a thasgaidh fa'r comhair-se air neamh, air an cuala sibh iom-radh roimhe ann am focal f ìrinn an t soisgeil: A thainig d'ar ionnsuidhse, mar ann san t saoghal uile, agus a'ta tabhairt toraidh uaithe, mar *ata è deanamh* mar an ceudna 'n ar measgsa, o'n lá ann cuala sibh *è*, agus s an d' fhuair sibh eòlas air gràs Dhe ann am f ìrinn. Reir fòs mar a dh'fhoghluim sibh o Epaphras ar co'-sheirbhiseach gràdhach-ne, neach a 'ta air bhur son-sa 'n a mhinisteir dìleas do Chriosd; a chuir ann cèill dhuinne mar an ceudna bhur gràdh-sa ann san Spiorad. Air an àdhbhar so, ni bheil sinne fòs a' sgur, o 'n là a chuala sinn *è*, do deanamh ùrnuigh air bhur son-sa, agus a ghuidheadh gu 'm biodh sibh air bhur lionadh le eòlas a thoil-sin, san uile ghliocas agus thuigse spioradail. Chum gu 'n gluaiseadh sibh

gu

gu cubhaidh do 'n Tighearna chum gach uile thoileachadh, a' toirt toraidh uaibh san uile dheadh obair, agus a' fàs ann eòlas De; air bhur neartachadh leis an uile neart a reir a chumhachd ghlòrmhoir-sin, chum an uile fhoighidin agus fhad-fhulangas maille re gàirdeachas; a' tabhairt buidheachais do 'n Athair, a rinn sinne iomchu'idh chum bhi 'n ar luchd co'-pairt do oighreachd nan aomh san t solus.

*An Soisgeul.* Mhat. ix. 18.

AIr do Josa bhi a' labhairt nanithe-se riu, fèuch, do thainig uachdaran àraidh, agus thug sè onoir dhò, ag radh, Fhuair m 'inghean bàs air ball: ach thig-se agus cuir do làmh uirre, agus bithidh si beo. Agus air eirigh do Josa, lean sè fein agus a dheisciobuil è. (Agus féuch, do thainig bean, air an raibh dòrtadh fola rè dhà bhliadhna dheug, air a chùlthaobh, agus bhean si re iomall eadaich. Oir a dubhairt si innte fein, Ma bheanas mi ach re eadach, bithidh mi slàn. Ach air tionndadh do Josa m 'an cuairt, chunnairc sè i, agus a dubhairt sè, Inghean, biodh agad deadh mhisneach; shlànuich do chreidimh thu. Agus bha a' bhean slàn o'n uair sin amach) agus an uair do thainig Josa gu tigh an Uachdarain, agus a chunnairc sè an luchd ciuil, agus a' chuideachd a' deanamh toirm *bhròin*, A dubhairt sè riu, Im'ichibh romhaibh, oir ni 'm bhuil an nìonag marbh, ach 'n a codal. Agus rinn iad gàire *le fanoid* ris Ach an uair chureadh a chuideachd amach, chuaidh sè a steach, agus rug sè air làimh uirre, agus dh'eirich an nìonag. Agus chuaidh iomradh sin amach air feadh na talmhain sin uile.

---

## An cuigeamh Domhnach 'air fhiochiod an deigh na Trionaid.

*An Urnuigh.*

O Thighearna, guidhemid ort, duisg suas tograidh do phobuil treibh-dhireach, ionnas air dhoibh toradh dheadh oibre thoirt amach gu pailt, gu 'm faigh iad mòr luigheachd uait-sa, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

*Air ſon na Litir.* Jer. xxiii. 5.

FEuch, thig na laethibh, a deir an Thighearn, ann ſan tog mi ſuas do Dhaibhi meanglan fhìrineach, agus riaghluidh Rìgh agus ſoirbhichidh ſè, agus cuiridh ſè breitheanais agus ceartas an gniomh ann ſan talamh. 'Na laethibh-ſan bidh Juda air a ſhàbhaladh, agus gabhaidh Iſrael comhnuidh gu tearuinte; agus is ſe ſo ainm, leis am bi ſè air a ghairm, AN TIGHEARNA AR FIREANTEACHD. Uime ſin fèuch, thig na laeth, a deir an Tighearna, ann 's nach abair iad tuille, gu mairreadh an Tighearna, a thug clann Iſrael ſuas amach a' talamh na h-Eiphte; ach, gu mairreadh an Tighearna, a thug ſuas agus a threoruich ſliochd tigh Iſrael amach as an tir-tuath, agus as gach uile dhuthaich ann ſan d' iomain mi iad, agus ni iad comhnuidh nan' tir fein.

*An Soiſgeul.* Join vi. 5.

ANn ſin 'n uair a thog Joſa ſuas *a* ſhùile, agus a chunnaic ſè gu 'n d' thainig buidheann mhòr ſhluaigh d'a ionnſuidh, a deir ſè re Philip, Cia 'n t àit' as an ceannaich ſinn aran chum gu 'n itheàdh iadſan? Agus a dubhairt è ſo 'g a dhearbhadh: oir bha fhios aige fein ciod a dheànadh e). Freagar Philip è, Cha leòr dhoibh luach dha cheud peghinn a dh' aran, chum 's gu 'n gabhadh gach aon aca beagan. A dubhairt a h aon d'a dheiſciobluibh, Aindreas, bràthair Shimoin Pheadair, rìs 'Ta òganach ann ſo, aig am bheil cuig arain eòrna, agus da iaſg bheaga: ach ciod iad ſo a' meaſg na h uiread? Agus a dubhairt Joſa, Thugaibh air na daoinibh ſuidhe ſios. 'Noiſe bha mòran feoir ann ſan aite. Air an àdhbhar ſin ſhuidh na daoine ſios, áireamh timchioll chuig mìle. Agus ghlac Joſa na h arain, agus air breith buidheachais da, roinn ſè air na deiſciobuil orra-ſan a ſhuidh: agus mar an ceudna do na h iaſgaibh beaga, mhèud 's a b'aill leo. 'N uair a ſhàſuicheadh iad, a dubhairt ſè r'a dheiſciobluidh, Cruinnichibh an biadh briſte 'ta thuilleadh ann, chum 's nach caillthear a bheag. Air an àdhbhar ſin cruinnich ſiad *è* r'a chèile, agus lion iad da-chliabh-dheug do ſbruileach nan cuig aran eòrna, a bha dh' fhuigheall aig a' mhuintir a dh' ith. Ann ſinn 'n uair a chunnaic na daoine ud am miorbhuil a rinn Joſa, a dubhairt ſiad, Gu fìrinneach is è ſo am fáidh ud a bha gu teachd chum an t ſaoghal.

La

¶ Ma bhios tuille do dhomhnach roimh na h-Adbheint, bidh feirbheis cuid do na domhnachaibh fin ata air am fagail an deigh an taifbenidh air an toirt a' fteach a dheanamh fuas a mhead 's ata air chall ann fo ; agus ma bhios no s'lutha bhios am fuidhalach air am fagail as ; ma feadh, as gu 'm bi an Urnuigh, an Litir, agus an Soifgeul fa dheireadh fo, daonan air an gnathachadh air an domhnach a's faigfe roimh an Adbheint.

---

## La a' Naoimh AINDREA.

### *An Urnuigh.*

O Dhe uile chumhachdaich, a thug a leithid do ghr s do d' Abfdail naomh Aindrea, a' s gu'n d'thug è umhlachd chroidheil do ghairm do Mhic Jofa Criofda, agus gu 'n do lean fe è gun mhoille: deonuich dhuinn uile, air bhi dhuinn air ar gairm le t-fhocal naomh, gu'n tabhair finn finnfein fùas gù h-umhla chum t-àitheantan naomh a choilionadh, trid a n-Jofa Criofd cheudna ar Tighearna. Amen.

### *An Litir.* Rom. x. 9.

MA dh' aid'icheas tu le d' bheul an Tighearna Iofa, agus ma chreideas tu ann do chroidhe, gur thog Dia o na marbhaibh è, fabhalar thu. Oir is ann leis a' chroidhe a chreidear chum fireantachd, agus leis a' bheul a dh' aid'ichear chum flainte. Oir a deir an fgriobtuir, Ge b'è neach a chreideas ann-fan, cha naraichear è. Oir cha 'n 'eil eidear dhealachadh eidear an t Judhach agus an Grengach ; oir an t aon Tighearna a 'ta os-cionn gach uile, tha è faibhir do gach uile a ghairmeas air. Oir ge b'e neach a ghairmeas air ainm an Tighearna, fabhalar è. Ach cionnas a ghairmeas iad air fin ann s nach do chreid iad ? agus cionnas a chreideas iad ann fan ti air nach cuai' iad *iomradh* ? agus cionnas a chluinneas iad gun fearmonuiche ? Agus cionnas a ni iad fearmoin, mur cuir'ear iad ? mar ata è fgriobhta, Cia fgiamhach cofa na muintir fin a 'ta fearmonachabh foifgeil na fiothchaint, a 'ta toirt fgèil aoibhneich air nithibh maithe ! Ach cha raibh iad uile umhail do'n t foifgeul. Oir a deir Efaias, A Thighearna, co a chreid ar n aithris-ne ? Uime fin, is ann o eifdeachd a

thig

thig creidimh, agus eiſdeachd tre fhocal De. Ach a deiream, Nach cual' iad? Chuala gu deimhim, chuaidh 'm fuaim air feadh gach tìr' amach, agus am briathra gu omallaibh an domhain. Ach a deiream, nach raibh fios aig Iſrael? Air tùs, a deir *M*aois, Cuiribh mi èud oirbh le *Cinneach* nach 'eil 'nan Cinneach, *agus* le Cinneach neo-thuigſeach cuiribh mi ſearg oirbh. Ach ata Eſaias ro-dhàna, agus deir sè, Fhuaradh mi leo-ſan nach d' iarr mi; dh' fhoillſicheadh mi dhoibhſin nach d' fhioſraich aìr mo ſhon. Ach re Iſrael a deir sè, ſhìn mi 'mach mo làmhan rè an là gu h iomlan re pobull eaſ-umhal agus a labhras a'm' aghaidh.

*An Soiſgeul.* Mhat. iv. 18.

AIg im'eachd do Ioſa re taoibh fairge na Galilee, chunnaire sè dias bhràithre, Simon, d' an goirthear Peadar, agus Aindreas a bhràthair, a' tilgeadh lìn ſan fhairge: (oir b'iaſgairibh iad). Agus a deir ſe riu, Leanajbh miſe, agus ni mi iaſgairidh air daoinibh dhibh. Agus air faghail an lionua air ball dhoibh, lean ſiad eiſean. Agus air trial da as ſin, chunnaire ſè dias eile bhràithre, Seumas *mac* Shebedee, agus Eoin a bhrathair, ann luing maille r' an athair Sebedee, ag caramh an lionta: agus ghairm ſè iad. Agus air faghail na luinge, agus an athar dhoibh air ball do lean ſiad è.

---

## Naomh TOMAIS an t-Abſdail.

*An Urnuigh.*

O Dhe uile chumhachdaich agus mhairtheanach, a leig le t-Abſdail naomh Tomais eis-eirigh do Mhic a chuir ann teagamh, chum gu 'n biodh a' chreideamh na 's mo air a dhain'eacha'; Deonuich dhuinne creidſin' ann do Mhac Joſa Crioſda co iomlan, agus gun amharas air bith, ionnas nach be ar creideamh gu brath air a chronachadh an a d lathair. Eiſd ruinn, O Thighearna, trid an Joſa Crioſd cheudna, ga 'n rabh a maille riutſa agus ris an Spiorad Naomh,

Naomh, gach uile onair agus gloir, nis agus gu ſiorruidh. A-
men.

*An Litir.* Ephef. ii. 19.

'NOiſe uime ſin cha'n 'eil ſibh ni 's mò 'n ar coimhich agus 'n ar coigrich, ach luchd-aon-bhaile ris na naomhaidh, agus 'n ar muintir-teaghlaich Dhe ; agus ata ſibh air bhur tog'ail ſuas air bunadh nan abſtol agus nam faidhean, air bhi do Joſa Crioſda fein 'na *chloich*-chion na h oiſinn ; ann s a' bheil an aitreabh uile, ceangailte gu ceart r'a chèile, a' fas ſuas chum bhi 'n a teampull naomha ſan Tighearna : Ann am bheil ſibhſe mar an ceudna air bhur co'-thog'ail ſuas chum bhi 'n ar tigh comhnuidh do Dhia trid an Spioraid.

*An Soiſgeul.* Eoin xx. 24.

CHa roibh Tomas, aon do 'n da-fhear-dheug, d'an goir'ear Didimus maille riu n uair a thainig Ioſa. Uime ſin a dubhairt na deiſciobuil eile ris, Chunnaic ſinne an Tighearna. Ach a dubhairt eiſean riu, Mur faic miſe aileadh nan tairngean 'na lamhaibh, agus mor cuir mi mo mhèur ann aileadh nan tairngean, agus mur cuir mi mo lamh 'n thaoibh, cha chreid mi. Agus ann ceann ochd laith' 'n a dhiaigh ſin, bha a dheiſciobuil a-ris a ſtigh, agus Tomais maille riu ; thainig Ioſa, agus na dorſa duinte, agus ſheas è ſa mheadhon, agus a dubhairt ſè, Sith dhuibh. 'Na dheigh ſin a dheir ſ è re Tomas, Cuir ann ſo do mhèur, agus feuch mo lamhan ; agus sìnn ann ſo do lamh, agus cuir a'm' thaoibh ì ; agus na bi mi-chreid'each; ach creid'each. Agus fhreagair Tomas, agus a dubhairt ſè ris, Mo Thighearna agus mo Dhia. Deir Ioſa ris, Air ſon gu faca tu mi, a Thomais, chreid thu : 's beannuicht' iadſan nach faca, agus a chreid. Agus rinn Ioſa gu f ìrinneach mòran do mhiorbhuilibh eile am ſia'nais a dheiſciobul, nach 'eil ſgriobhta ſan leabhar ſo. Ach ata iad ſo ſgriobhta, chum gu'n creid-eadh ſibh gur è Ioſa an Crioſd Mhac Dhe, agus ag creidſin duibh, gu'm biodh agaibh beatha trìd ainm-ſe.

Iompachadh

## Iompochadh N. PHOIL an Diaghair.

*An Urnuigh.*

O Dhe, do thug air ſolus an t-Soifgeul dealra feadh an t-ſaoghail uile, le ſearmanachadh an Abſdail bheannuichte Naomh Pòl; guidheamaid ort, deonuich, air dhuinn cuimhne do bhi againn air iompochadh iongantach-ſan, gu'n taiſbein ſinn ar buidheachas dhuit-ſe air ſon a' nì cheudna, le bhi leanachd an fhoghlum naomh do theagaisg è, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

*Air ſon na Litir.* Gniomh. ix. 1.

AGus air bhi do Shaul fos a' ſeideadh bagraidh, agus àr ann aghaibh dheiſciobuil an Tighearna, chuaidh è chum an ard-ſhagairt. Agus dh' iarr è litriche uaithe gu Damaſcus chum nan ſionagog, chor nam ſuigheadh è aon neach do 'n t ſlighe ſo, co aca bu daoine no mnai iad, gu'n d' thugadh è leis ceangailte gu Hieruſalem iad. Agus ag im'eachd dha, tharladh gu'n do dhruid è re Damaſcus; agus dhealraich gu h obann mu 'n cuairt air ſolus o neamh. Agus air tuiteam dha air an talamh, chuala ſ è guth ag radh ris, A Shauil, a Shauil, c'ar ſon ata thu a' geur-leanmhuin ormſa? Agus a dubhairt eiſean, Co thu, a Thighearna? Agus a dubhairt an Tighearna, Is miſe Ioſa air am bheil thuſa a' deanamh geur-leanmhuin: *Is* cruaidh dhuitſe breabadh ann aghaidh nan dealg. Agus air dha-ſan bhi air chrith agus lan ua'bhainn, a dubhairt ſ è, A Thighearna, ciod is aill leat miſe a dheanamh? Agus *a dubhairt* an Tighearna ris, Eirich, agus rach a ſteach do'n bhaile, agus innſear dhuit ciod is còir dhuit a dheanamh. Agus ſheas na daoine bha 'g im'eachd maille ris gun chainnt, ag cluintin a' ghutha, ach gun neach air bith f haicſin. Agus dh'eirich Saul o'n talamh, agus air foſgladh a ſhùl dha, cha'n f haca ſ è neach air bith; ach air dhoibh breith air a laimh, threòraich ſiad *e* gu Damaſcus. Agus bha è tri laith' gun radharc, agus cha d'ith agus cha d'ol è ni air bith. Agus bha deiſciobul araidh ann Damaſcus, d'am b' ainm Ananias, agus a

 dubhairt

dubhairt an Tighearna rifean ann am foillfeachadh, Ananias. Agus a dubhairt eifean, Fèuch, *ata* mi *'n fo* a Thighearna. Agus *a dubhairt* an Tighearna ris, Eirich, agus im'ich do 'n t fraid, d' an goir'ear Dìreach, agus iar ann an tigh Iudais, *duin'* o Tharfus d'an goirthear Saul; oir f èuch, ata è re ùrnuigh. Agus chunnaic è ann am foillfeachadh duine d' an ainm Ananias, a' teachd a fteach, agus a' cur *a* laimh' air, chum gu 'm fuigheadh è a radharc. Ann fin fhreagair Ananias, A Thighearna, chuala mi o mhòran mu'n duine fo, cia lion olc a rinn fe do d' naomhaibh ann Ierufalem: agus ata ann fo aige ùghdarras o uachdranaibh nan fagart, iadfan uile a cheangal a 'ta gairm air t ainm. Ach a dubhairt an Tighearna ris, Im'ich: oir is foitheach taghta dhamh-fa è, chum m'ainm a ghiulan am fia'nais nan cinneach, agus righridh, agus chloinn Ifraeil. Oir nochdaidh mife dha cia meud na nithe a's eigin da fhulang air fga' m' ainmfe. Agus dh'imich Ananias, agus chùaidh è fteach do 'n tìgh; agus ag cur a lamhan air, a dubhairt fè, A bhrathair Shauil, chuir an Tighèarna (*eadhon* Iofa a dh' fhoillficheadh dhuitfe ann s an t flighe air an d' thainig thu) mife chum gu 'm fuigheadh tu do radharc, agus gu 'm biodh tu air do lionadh leis an Spiorad naomh. Agus air ball thuit o fhuilibh amhuil lannan; agus dh'aifigeadh a radharc dha gun dail, agus air dha eirigh, bhaifteadh è. Agus air gabhail bidh dha, neartaicheadh è. Ann fin bha Saul laith' araidh maille ris na deifciobluibh a bha ann Damafcus. Agus air ball fhearmonaich sè Criofd ann fna fionagogaibh, gur eafean Mac Dhe. Ach bha gach uil' a chual' *e* fa ua'bhas, agus a dubhairt fiad, Nach è fo eifean a bha fgrios ann Ierufalem iadfan a bha gairm air an ainm fo, agus a thainig ann fo chum na crìche fin, gu'n d' thugadh sè ceangailte iad dh'ionnfuidh uachdaran nan fagart? Ach bu mhoid a neartaicheadh Saul, agus chuir sè gu h amhluadh na h Iudhaich a bha chomhnuidh ann Damafcus, a' dearbhadh gur è fo an Criofd.

*An Soifgeul.* Mhat. xix. 27.

FHreagair Peadar, agus a dubhairt fe ri Iofa, Feuch, do threig finne gach uile nithe, agus lean finn thufa; air an adhbhar fin creud a gheibh finn? Agus a dubhairt Iofa riu, Gu deimhin a deirim ribh, fibhfe a lean mife ann fan athghineamhuin, 'n tra' fhuidheas Mac an duine air caithir a ghlòire fein, gu'n fuidh fibhfe mar an ceudna air dà-chaithir-

dheug,

dheug, a' tabhairt breith air dà-threibh-dheug Israeil. Agus ge b'è neach a thrèig tighe, no bràithre, no pearaiche, no Athair, no Mathair, no bean-phosda, 'no clann, no fearann air sgath m'ainmse, gheibh se a' cheud uiread agus a' bheatha mhairtheanach mar oighreachd. Ach ata mòran air thoiseach, a bhitheas air dheireadh; agus air dheireadh, a bhitheas air thoiseach.

---

## Taisbeanadh Chriosd ann san Teampul, d' an goirear gu coitchion, Glanadh na h-Oigh Muirre.

### *An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich agus shiorruidh; thà 'sinn gu humhla a' guidhe do mhòrachd, ionnas mar a bha t-aonghin Mhic air an la so air a thaisbeanadh s-an teampull ann am brìgh ar feola; gu 'm bi sinn-ne mar an ceudna air ar taisbeinadh a' d' lathair-se le cridheachaibh geamnidh agus fior ghlan, leis an ti cheudna do Mhac Josa Criosd ar Tighearna. Amen

### *Air son na Litir.* Mal. iii. 1.

FEuch cuiridh mi mo theachdaire mach, agus ulluichidh è an t-slighe romham: agus thig an Tighearna ata sibh aig iarruidh d'a theampull fein gu hobann; eadhon Teachdaire a' chumhnant, ann s am bheil toil agaibh; feuch, thig se, a deir Tighearna nan sluagh. Ach co dh' fheudas la a theachd a ghiulan? agus co sheasas a nuair a dh' fhoillsicheas se è fein? oir is cosmhuil è ri teine fir glanaidh, agus ri siapan fear-gealuicheadh. Agus suighidh se mar fhear leagha agus mar fhear-glanadh airgid; agus glanuidh se Mic Lebhi, agus sgùraidh se iad amhail òr agus airgiod, chum gu 'n ofrail iad do'n Tighearna ofrail ann am fireantachd. An sin bithidh ofrailean Juda agus Jerusalem taitneich do 'n Tighearna, mar ann sna laeth o shean, agus mar ann sna bliadhnuidh roimhe so. Agus thig mi fogas dhuibh chum breitheamhnais agus bithidh mi a' m' fhiadhnuis luath an aghaidh luchd-fiosachd,

agus

agus an aghaidh adhaltranach, agus an aghaidh luchd-mhionnan-eithich, agus an aghaidh an dream do ni foirneart air an fhear-tuarafdail 'n a dhuais, air a bhaintreach, agus air an dileachdan, agus a thiontas air falbh an coigreach o chòir, agus nach gabh eagal romham fa, a deir Tighearna nan fluagh.

*An Soifgeul.* Luc. ii. 22.

AGus an uair a choi'-lionadh laith' a glanaidh, a reir lagh Mhaois, thug iad eifean gu Hierufalem, chum a thaifbeanadh do 'n Tighearna, (mar ata è fgriobhta ann an lagh an Tighearna, Gach ceud ghin mic a dh'fhofglas a' bhrù, goirthear naomha do'n Tighearna è.) Agus a thabhairt ìobairt a reir mar a deirthear ann lagh an Tighearna, Paidhir thurtuir, no da cholman òga. Agus feuch, bha duine ann Hierufalem, d'am b'ainm Simeon ; agus bha 'n duine fo ionnraic agus diadhaidh, agus bha dùil aige re folas Ifraeil ; agus bha 'n Spiorad Naomha air. Agus dh'fhoillficheadh dha leis an Spiorad naomh', nach faiceadh *é* bas, gus am faiceadh fe Chriofd an Tighearna. Agus thainig e le treòrachadh an Spioraid do'n teampull : agus an uair a thug na paranta' an leanabh Iofa a ftigh, chum's gu'n deanadh iad air a fhon a reir gnathuchadh an lagha, Ann fin ghlac eifean air a ghairdinibh e, agus bheannuich fe Dia, agus a dubhairt e, Anois', a Thighearna, ata thu leigeadh do d'fhearbhant *fiubhal* ann fith, a reir t fhocail. Oir chunnairc mo fhuile do fhlainte ; a dh' ull'uich thu roimh ghnùis nan uile phobull : Solus a fhoillfeachadh nan Geintileach, agus gloir do phobuill Iraeil. Agus ghabh Iofeph agus a mhathair iongantas ris na nithibh a labhradh uime. Agus bheannuich Simeon iad, agus a dubhairt fe re Muire a mhathair, Feuch, do chuireadh an leanabh fo chum tuiteam agus eifeiridh mhòrain ann Ifrael ; agus 'na chomharth' a labhrar 'na aghaidh : (Agus fos theid cloidheamh tre d' anam-fa fein) chum's gu'm foillfichear fmuaintidh croidheacha mhorain. Agus bha fos Anna ban fhaidh, inghean Phanuel, do threibh Afer; *agus bha* i ro aofmhor, agus chaith i feachd bliadhna maille re fear o am dh'i bhi 'na h òigh. Agus bu bhain-trea'ch i mu thimchioll ceithir bliadhn' agus ceithir fichead a dh' aois; neach nach deachaidh o'n teampull, a' deanamh feirbhis *do Dhia* a la agus a dh'oidhch' le trofgadh agus le h úrnuigh. Agus air teachd dh'ife a ftigh fa cheart uair fin fein, thug i moladh do'n Tighearna, agus labhair fi m'a thimchioll riu-fan uile aig an

raibh

raibh dûil re ſaorſa ann an Ieruſalem. Agus 'n uair a choi'-lion iad na h uile nithe a reir lagh' an Tighearna, phill iad do 'n Ghalilee, d'am baile fein Naſaret. Agus dh'fhas an leanabh, agus neartuicheadh ann ſpìoraid e, air a lionadh le gliocas; agus bha ghraſa Dhe air.

---

## La N. MATTHIAS.

### *An Urnuigh.*

O Dhe uile chumhachdaich, a roghnuich do ſheirbheiſeach firineach Matthias do chum a bhi ann aireamh an da Abſdail dheug, ann aite an troit'eir Judas; Deonuich, air bhi do d' Eaglais do ghna air a gleidheadh o Abſdolaibh breigeadh, gu bi ſi air a h-orduchadh agus air a ſtiuradh le luchd teagaiſg threibh dhirich agus firineach, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

### *Air ſon na Litir.* Gniomh. i. 15.

ANn ſna laithibh ſin dh'eirich Peadar ann am meadhon nan deiſciobul, agus a dubhairt ſe, (b'e aireamh nan ainmeanna bha lathair, mu thimchioll ceud agus fichead) Fheara agus a bhraithre, b'eigin an ſgriobtuir ſo bhi air a choi'-lionadh, a roimh-labhair an Spiorad naomh le bheul Dhaibhidh timchioll Iudais, a bha 'n a cheann-iuil aca-ſan a ghlac Ioſa. Oir bha e air aireamh maille ruinne, agus fhuair e cuibhrionn do 'n mhiniſtreileachd ſo. 'Noiſe cheannaich am fear ſo fearann le duais na h ea-corach; agus air dha tuiteam ann comhair a chinn, ſgain e ſa mheadhon, agus bhruchd a mhionach uile amach. Agus rinneadh ſo aithnichte do luchd-aitechadh Ieruſaleim uile; ionnas gu'n goir'ear do 'n fhearann ſin 'n an cainnt fein, Aceldama, ſin re radh Fearann na ſola. Oir ata e ſgriobht' ann an leabhar nan ſalm, Biodh aite comhnuidh 'n a fhaſach, agus na gabhadh neach ſam bith tamh ann; agus Glacadh neach eile a dhreachd. Air an adhbhar ſin is coir a h aon do na daoinibh ſin a bha maille ruinne, re na h aimſir' ſin uile ann deachaidh Ioſa ar Tighearna a ſteach agus

amach

amach 'n ar meafg-ne, Ag tionnfgnadh o bhaifteadh Eoin, gus an là àn do thogadh fuas uainn è, bhi air a dheanamh 'n a fhianais air eifeirigh-fin maille ruinne. Agus dh' òrduich iad dias, Jofeph d'an goir'ear Barfabas, d'am bu cho'-ainm Juftus, agus Mattias. Agus air deanamh ùrnuigh dhoibh, a dubhairt fiad, Thufa a Thighearna, d'an aithne croidheacha nan uile dhaoine, foillfich co do 'n dias fo a thagh thu, A ghabhail cuibhrinn do 'n mhiniftreileachd agus do 'n abftolachd fo, o 'n do thuit Judas le feachran, chum gu 'n rachadh fè gu àite fein. Agus thilg iad an croinn; agus thuit an crann air Mattias, agus bha fè air àireamh maille ris an aon-abftol-deug.

*An Soifgeul.* Mhat. xi. 25.

ANn fan àm fin fhreagair Jofa agus a dubhairt fè, Bheirim buidheachas dhuit, o Athair, a Thighearna nèimh' agus talmhain, air fon gu d'fhoillfigh thu na nithe fin o dhaoinibh eagnuidh agus tuigfeach, agus gu d'fhoillfich thu iad do leanbuibh. A feadh, Athair do bhrigh gur a b'ann mar fin a bha do dheadh thoilfe. Ata gach uile nithe air an tabhairt thairis dhamh-fa o m' Athair: agus ni h aithneadh do neach air bith a' Mac ach an t Athair: ni mo is aithne do neach air bith an t Athair, ach a' Mac, agus gach aon d'an àill leis a' Mhac fhoillficheadh. Thigibh a' m'ionnfuidhs' uile ata re faothair, agus fui' throm uallaich, agus bheir mife fuaimhneas dhuibh. Gabhuibh mo chuing oirbh, agus fòghlomaibh uam, oir ata mife macant' agus umhal ann croidhe: agus gheibh fibh fois d'ar n anmaibh. Oir ata mo chuingfe fo iomchar, agus ata m'uallach eatrom.

---

## An Teachdaireachd gus an an Oigh Bheannuichte MUIRE.

*An Urnuigh.*

O Thighearna, guidhimid ort, dòirt do ghràs ann ar cridheachaibh, ionnas mar do fhuair finn fios air feoilghabhail do Mhic Jofa Criofd le teachdaireachd aingil; mar fin

ſin gu 'm bi ſinn, le chèuſa agus le bhàs, air ar toirt chum glòir ais-eirigh-ſin, trid an Joſa Crioſd cheudna ar Tighearna. Amen.

*Air ſon na Litir.* Iſai. vii. 10.

TUille eile, labhair an Tighearna a rithiſt ri Ahas, ag radh, Jarr comhara air an Tighearna do Dhia; iarr è ann ſan doimhneachd ſhos, no ſann airde ſhuas, ach a dubhairt Ahas, cha 'n iarr mi, agus cha chuir mi buaireadh air an Tighearnā. Agus a dubhairt s'è, Eiſdibh a niſe, O thigh Dhaibhi, a' nì ſuarach libh-ſe campar a chur air daoine, ach an cur ſibh campar air mo Dhia-ſa mar an ceudna? Air an aobhar ſin bheir an Tighearna fein comhara dhuibh, Feuch, torruichidh Maighdion agus beiridh s'ì Mac, agus bheir iad Immanuel a dh'ainm air. Im agus mil a dh' itheas è, do chum gur h-aithne dha an t olc do dhiulta, agus a maith do roghnachadh.

*An Soiſgeul.* Luc. i. 26.

AGus ann ſan t ſeathadh mìos, chuireadh an t Aingeal Gabriel o Dhia, gu caithir do 'n Ghalilee, d' am b'ainm Naſaret, dh'ionnſuidh òigh a bha ſa cheangál pòſaidh aig fear d' am b' ainm Joſeph, do thigh Dhaibhidh; agus *b'è* ainm na h òighe Muire. Agus air dol a ſteach do 'n Aingeal d'a h ionnſuidh, a dubhairt ſè, Fàilte dhuit, o thuſa d' an do nochdadh mòr-fhàbhar, *ata* 'n Tighearnā maille riut: *is* beannuicht' thu a' meaſg bhan. Agus an uair a chunnaic ſi e, bha i ſa thriobloid inntin air ſon na cainnte ſo, agus a' reaſunachadh creud a' ghnè altacha-beatha dh'fheuda' bhi 'n ſo. Agus a dubhairt an t aingeal ria, Na biodh eagal ort, a Mhuire: oir fhuair thu gràſa o Dhia. Agus fèuch, gabhaidh tu a'd' bhroinn, agus beiridh tu mac, agus bheir thu Joſa dh' ainm air. Bithidh ſè mór, agus goirthear Mac an Ti a's ro-airde dheth; agus bheir an Tighearna Dia dha righ chaithir athar fein Dhaibhidh. Agus bithidh ſè 'n a Righ air tigh Jacob gu bràth, agus cha bhi crioch air a rioghachd. Agus a dubhairt Muire ris an aingeal, Cionnas a bhitheas ſo, do bhri' nach 'eil aithne agamſa air duine? Agus fhreagair an t Aingeal agus a dubhairt ſè ria, thig an Spiorad naomha ort, agus cuiridh cumhachd an Ti a's àirde ſgàil ort: uime ſin an ni naomha-ſin a bheirthear leat, goirthear Mac De dheth. Agus fèuch, do bhan-

bhan-charaid Elisabet, ata ise fein torrach air mac 'n a fein aois; agus 's è so an seathadh mìos dh'ise d' an goirteadh bean aimrid. Oir ni 'm bheil ni sam bith do dheanta do Dhia. Agus a dubhairt Muire, Fèuch ban-oglach an Tighearna, biodh è dhamhsa reir t fhocail. Agus dh'fhalbh an t aingeal uaipe.

---

## La N. MHARCUS.

*An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich, do theagaisg t-eaglais naomh le foghlam neamhuidh do shosgeulaich Marc naomh; tabhair dhuinne gràs, chum nach bi sinn mar chloinn bhig air luasgadh leis gach osaig do theagaisg diamhain, ach gu 'm bi sinn air ar daingneachadh ann am fìrinn do shoisgeil naomh, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* Ephes. iv. 7.

ACh thugadh gràs do gach aon againn a reir tomhais tiodhlaic' Chriosd. Uime sin a deir sè, Air dol suas da ann àird', thug è bruid am braighdeanas, agus thug sè tiodhlacaidh do dhaoinibh. ('Noise gu 'n deachaidh è suas, creud è ach gu 'n deachaidh è air tùs sios gu ionadaibh iochdrach na talmhain? An ti a chuaidh sios, is è sin fein è a chuaidh suas mar an ceudna gu ro-àrd os ceann nan uile neamha, chum gu 'n lionadh è na h uile nithe) agus thug è droing áraidh, gu bhi 'n an abstolaibh: droing eile, gu bhi 'n am fàidhibh: agus droing eile, gu bhi 'n an soisgeulaichibh; agus droing eile, gu bhi 'n an aodhairibh, agus 'n an luchd teagaisg; chum na naoimh a dheanamh iom-lan, chum obair na ministreileachd, chum tog'ail suas cuirp Chriosd: Gus an d' thig sinn uile ann aonachd a' chreidimh, agus eòlais Mhic Dhe, chum duine iom-lan, chum tomhais àirde iomlanachd Chriosd: Chum as nach bi sinn o so suas 'n ar leanabaibh, air ar tonn luasgadh, agus air ar giùlan mu 'n cuairt leis gach uile ghaoith teagaisg, le cleasachd dhaoine, *agus* seòltachd chealgach, leis am bheil iad gu h innleachdach a' luidheadh àm plaid chum meallaidh: Ach a' labhairt

bhairt na fìrinn an grádh, gu 'm fàs finn fuas ann fna h uile nithibh chuige-fin, a's è an ceann, *eadhon* Criofd: O 'm bheil an corp uile, air a cheangal gu ceart, agus air a dhlùthachadh trìd an ni fin a 'ta gach alt a' toirt uaithe, a reir oibreachadh eifeachdach ann tomhas gach buill, a' faghail fàs cuirp, chum a thog'ail fein fuas ann gràdh.

*An Soifgeul.* Join xv. 1.

IS mife an fhìneamhuin fhior, agus is è m' Athair an treabhaiche. Gach uile gheug ionnamfa nach 'eil a' giulan toraidh, bheir sè air falbh i: agus gach uile *gheug* a 'ta tabhairt toraidh, glanaidh sè i, chum as gu 'n giulan i tuilleadh toraidh. 'Nois' ata fibhfe glan tre an fhocal a labhair mi ribh. Fanaibh ionnamfa, agus mife ionnaibhfe. Mar nach urradh a' gheug toradh a thoirt uaipe fein, mur fan i fan fhìneamhuin: cha mhò is urradh fibhfe, mur fan fibh ionnamfa. 'S mife an fhìneamhuin, fibhfe na geuga: an ti dh'fhanas ionnamfa, agus mife ann-fan, bheir eifean mòr thoradh uaithe: oir as m' eugmhais-fe cha 'n urradh fibh aon ni dheanamh. Mur fan neach ionnamfa, 'ta sè air a thilgeadh amach mar ghèig, agus air crìonadh; agus tionailidh daoine iad, agus tilgidh iad fan teine iad, agus loifgear iad. Ma dh' fhanas fibh ionnamfa, agus ma dh' fhanas m' fhocail ionnaibhfe, iarraidh fibh gach ni a's àill libh, agus nithear dhuibh è. Ann fo ata m' Athair air a ghlòrachadh, gu 'n toir fibhfe mòr thoradh uaibh, agus bithidh fibh 'n ar deifciobuil dhamh-fa. Mar a ghràdhaich an t Athair mife, 's amhuil fin a gràdhaich mife fibhfe: fanaibhfe ann am grádh. Ma choimheadas fibh m' àitheanta, fanaidh fibh ann am gràdh: mar a choimhid mife àitheanta m' Athar, agus ataim a' fantuin 'n a ghradh. Na nithe fo labhair mi ribh, chum's gu fanadh mo ghairdeachas ionnaibh, agus gu 'm biodh bhur gàirdeachas-fa lan.

---

## La N. PHILIP agus SHEUMAIS.

*An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich, is i a bheatha fhiorruidh fior eolas do bhi ort; deonuich gu 'm bi fior eolas againn gur h-è do Mhac Jofa Criofd an t-flighe, an fhìrinn, agus a beatha; chum

air dhuinn ceumana t-Abſtala naomh Philip agus Sèumas a leanmhuin, gu 'n ſiubhail ſinn gu bunailteach ſan t-ſlighe a threoruicheas a chum na beath ſhiorruidh, trid do Mhac ceudna Joſa Criosd ar Tighearna.

*An Litir.* Sheum. i. 1.

TA Seumas ſearbhant Dhe, agus an Tighearna Joſa Criosd, a' cur beannachd chum an dà threibh-dheug a 'ta air an ſgapadh o chèile. Mo bhràithre, meaſaibh mar an uile gàirdeachas 'n uair a thuiteas ſibh ann iomadh gnè bhuairibh; air dhuibh fios *ſo* bhi agaibh, gu 'n oibrich dearbhadh bhur creidimh foighidin. Ach biodh aig an fhoighidin *a* h obair dhiongmhalta fein, chum 's gu 'm bi ſibh diong'alta agus iomlan, gun uireasbhuidh ni ſam bith. Ma 'ta aon neach agaibh a dh' uireasbhuidh gliocas, iarradh è *ſin* o Dhia, a bheir do gach neach gu pailt', agus nach dean maoidheamh; agus bheir'ear dha è. Ach iarradh è le creidimh, gun bhi fuidh amharus ſam bith: oir an ti ata fuidh amharus, is coſmhuil è re tonn na fairge, a ſhèidear le gaoith, agus a'ta air a luaſgadh chuig' agus uaithe. Oir na ſaoileadh an duine ſin gu 'm fuigh è ni air bith o'n Tighearna. 'Ta fear na h inntin dùbailt' neo-ſheaſmhach 'n a uile ſhlighibh. Deanadh am bràthair a 'ta ìoſal gàirdeachas gu 'n d' àrdicheadh è: Ach an duine ſaibhir, gu 'n d' iſlicheadh è: do bhri' mar bhlàth an fheoir gu 'n d' theid è thairis. Oir air eirigh do 'n ghrèin le dian theas, crìonaidh ſi am feur, agus tuitidh a bhlath, agus theid maiſe a dhreach am mugha: 's amhuil ſin fòs a' ſheargas an duine ſaibhir 'n a ſhlighibh. 'S beannuicht' an duine a ghiulainas buaireadh: oir 'n uair a dhearbhar è, gheibh sè crùn na beatha, a gheall an Tighearna do 'n droing a ghràdhaicheas è.

*An Soiſgeul.* Ioin xiv. 1.

AGus a dubhairt Joſa ra deiſciobuil, na biodh bhur croidhe fuidh thriobloid: ata ſibh a' creidſin ann Dia, creidibh ionnamſa mar an ceudna. Ann tigh m' Atharſa 'ta iomadh àite comhnuidh; mur biodh *è mar ſin*, dh' innſinnſe dhuibh: ata mi dol a dh' ull'uchadh àite dhuibh. Agus ma theid mi agus gu 'n ull'uich mi aite dhuibh, thig mi arìs, agus gabhaidh mi ſibh m' ionnſuidh fein, chum

far

ſar am bheil mi, gu 'm bi ſibhſe *ann* mar an ceudna. Agus is aithne dhuibh c' ait' am bheil mi dol, agus is aithne dhuibh an t ſlighe. Deir Tomas ris, A Thighearna, cha 'n 'eil f hios againn 'c âit' am bheil thu dol, agus cionnas a dh' f heudas eòlas na ſlighe bhi againn? Deir Joſa ris, Is miſe an t ſlighe, agus an f hìrinn, agus a beatha: cha d' thig aon neach chum an Athar ach triomſa. Nam b' aithne dhuibh miſe, b' aithne dhuibh m' Athair mar an ceudna: agus a ſo ſuas is aithne dhuibh è, agus chunnaic ſibh è. Deir Philip ris, A Thighearna, foillſich an t Athair dhuinne, agus is leòr leinn è. Deir Joſa ris, Am bheil miſe ùine co'-f hada maille ribh, agus nach aithne dhuit fós mi, Philip? an ti a chunnaic miſe chunnaic sè 'n t Athair; agus cionnas a deir thu, Foillſich an t Athair dhuinn? Nach 'eil thu creidſin gu bheil miſe ann ſan Athair agus an t Athair ionnamſa? na briathra 'ta mi labhairt ribh, cha 'n ann uam fein ata mi 'g an labhairt: ach an t Athair, a 'ta gabhail comhnuidh ionnamſa, tha eiſean a' deanamh nan oibridh. Creidibh miſe, gu *bheil* mi ann ſan Athair, agus an t Athair ionnamſa: no, creidibh mi air ſon nan oibridh fein. Gu deimhin, deimhin a deirim ribh, An ti a chreideas ionnamſa, na h oibridh a' ta miſe a' deanamh ni eiſean mar an ceudna, agus ni è *oibridh* a's mò na iad ſo; do bhri' gu bheil miſe dol-chum m' Athar. Agus ge b'è ni a dh' iarras ſibh a' m' ainm-ſe, ni miſe ſin, chum 's gu 'm bi an t Athair air a ghlòrachadh ann-ſa Mhac. Ma dh' iarras ſibh ni air bith a' m' ainm-ſe, ni miſe è.

---

## La N. BHARNABAS an t-Abſdail.

### *An Urnuigh.*

O Thighearna Dhe uile chumhachdaich, a thug do t-Abſtol naomh Barnabas tiolacadh oir-dheirc an Spioraid naoimh; tha ſinn a' guidheadh ort, na fag falamh ſinn do d' thiolaca lionmhor, no fos do ghras gu feum a dheanamh dhiu do ghna chum t-onair agus do ghlòir fein, trìd Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

*Air ſon na Litir.* Gniomh xi. 22.

AGus thainig ſgeula air na nithibh ſin gu cluaſaibh na h eaglais a bha ann Ierufalem : agus chuir iad Barnabas uatha, chum gu 'n rachadh sè *eadhon* gu h Antioch. Neach 'n uair a thainig è, agus a chunnairc è graſa Dhe, a rinn gairdeachas, agus a dh' earail orra uile, gu 'n dlù'-leanadh iad ris an Tighearna le rùn croidhe. Oir bha è 'n a dhuine maith, agus làn do 'n Spiorad naomh, agus do creidimh : Agus chuireadh ſluagh mòr ris an Tighearna. Ann ſin chuaidh Barnabas gu Tarſus, a dh'iarraidh Shauil. Agus air f haghail da, thug sè leis è gu h Antioch. Agus tharladh, gu 'n raibh iad rè bliadhna iomlan air an cruinneachadh maille ris an eaglais, agus gur theagaiſg iad ſluagh mòr ; agus gur ghoireadh Crioſdaidhean do na deiſciobluibh air tùs ann Antioch. Agus ann ſna laithibh ſin thainig ſaidhean o Hieruſalem, gu h Antioch. Agus air ſeaſamh ſuas do aon aca, d' am b'ainm Agabus, dh' f hoillſich sè tre an Spiorad, gu 'm biodh gorta mhòr air feadh an domhain uile : ni mar an ceudna a thachair re linn Chlaudius Cheaſair. Ann ſinn chuir gach aon do na deiſciobluibh roimhe, a reir a chomais, congnamh a chur chum nam braithre a bha chomhnuidh ann Judea. Ni mar a ceudna a rinn iad, agus chuir iad è chum nan ſeanoiridh tre laimh Bharnabhais agus Shauil.

*An Soiſgeul.* Ioin xv. 12.

IS i ſo m' aithne-ſe, gu 'n d' thugadh ſibhſe gradh d'a chèile, mar a gradhaich miſe ſibh. Gradh is mò na ſo cha 'n 'eil aig neach air bith, gu 'n leagadh duine anam ſios air ſon a chairde. Is ſibhſe mo chairde-ſe, ma ni ſibh gach nithe a dh' aithneam dhuibh. A ſo ſuas cha ghoir mi ſeirbhiſich dhibh ; oir cha 'n aithne do 'n t ſeirbhiſeach ciod ata a Thighearna deanamh : ach ghoir mi cairde dhibh ; oir na h uile nithe a chuala mi o m' Athair, thug mi ſios duibhſe orra. Cha ſibhſe a thagh, miſe ach 's miſe a thagh ſibhſe, agus dh' òrduich mi ſibh, chum gu 'n rachadh ſibh, agus gu 'n d' thugadh ſibh 'mach toradh, agus gu maireabh bhur toradh : chum's ge b'è ni dh' iarras ſibh air an Athair ann m' ainmſe, gu 'n tabhair sè dhuibh è.

# La N. EOIN Baiſte.

*An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich, is ann le d' fhreaſdal gu h-iongantach a bha do ſheirbheiſeach Eoin Baiſte air a bhreith, agus air a chuir a dh' ulluchadh ſlighe do Mhic ar ſlanui'fhear, le aithreachas a ſhearmonachadh; thoir oirne a theagaſg agus a bheatha naomha a leanmhuin, chum gu 'n dean ſinn fior aithreachas a reir a ſhearmonachadh-ſan, agus a reir eiſimpleir-ſin gu 'n labhair ſinn an fhirin do ghna, gu 'n cronuich ſinn dubhailc gu dana, agus gu 'm fuilaing ſinn gu foighidneach air ſon na fìrinn, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

*Air ſon na Litir.* Iſa. xl. 1.

THugaibh comh-fhurtachd, thugaibh comh-fhurtachd, do m' phobull, a deir bhur Dia-ſa. Labhruibh gu ſólaſach ri Jeruſalem, agus glaôdhaibh ria, gu bheil a cogadh air a chriochnachadh, gu bheil a h-aingeachd air a' mathadh; oir ghabh i o laimh an Tighearna cuibhrin dhubailte air ſon a h-uile pheacaidh. Guth an ti a ghlaodhas ann ſan fhaſach, ullaichibh ſlighe an Tighearna, deanuibh direach ann s' an fhaſach ſlighe mhor da'r Dia-ne. Bithibh gach gleann air an arduchadh, agus bithibh gach beinn agus gach cnoc air an deanamh ioſal, agus bithibh na h-aitibh crom air an deanamh dìreach, agus na h-aitibh garbh air an deanamh comhnart. Agus bidh gloir an Tighearn air a foillſeachadh, agus chi gach feoil le cheile ì; oir labhair beul an Tighearn è. A dubhairt an guth, glaodh. Agus a dubhairt eiſin, Ciod a ghlaodhas mi? Tha gach uile fheoil nam fèur, agus ata a' maiſe uile mar bhla na mach-thìr. Crionuidh am fèur, ſearguidh a bhla, do bhrì gu 'n ſèid ſpiorad an Tighearna air: gu cinnteach is fèur am pobull. Crionuidh am fèur, ſearguidh a' bhla, ach ſeasfuidh briathar ar Dia-ne gu ſiorruidh. O Sìoin, a bheir leat deagh nuaidheachd, imich ſuas gu bèin ard: O Jeruſalem, a bheir ſgeula maith leat; tog ſuas do guth le neart; tog ſuas è, na biodh eagal ort: abair ri caithrichibh Juda, Feuch bhur Dia.

Dia. Feuch, thig an Tighearna Dia laimh threin, agus riaghluidh ghairdean air a shon; feuch ata a dhuais maille ris, agus ata a obair roimhe. Beathuichidh sè a threud mar bhuachaille, cruinichidh sè na h-uain le laimh, agus giulainidh sè ann na uchd iad, agus treoruichidh sè gu farasda a chuid am bheil uain.

*An Soisgeul.* Luc. i, 57.

'NOise thainig lan inbhe Elisabet, gu 'm biodh ì air a h aisead; agus rug si mac. Agus chual' a coimhearsnaich, agus a cairde mar a nochd an Tighearna mòr thròcair dh'i; agus rinn iad gàirdeachas maille ria. Agus tharladh air an ochdmha' là, gu'n d' thainig iad a thiomchioll ghearradh an naoidhein; agus ghoir iad Sacharias deth, do reir ainm' athar. Agus fhreagair a mhàthair, agus a dubhairt si, Ni h eadh; ach goirthear Eoin deth. Agus a dubhairt iad ria, Ni'm bheil aon neach do d' chairdibh d'am goirthear an t ainm so. Agus smèid iad r'a athair: creud an t ainm a b' àill-leìs thoirt air. Agus air iarruidh clàir-sgriobhaidh dha-sa, sgriobh sé, ag radh, 'Se Eoin is ainm dha. Agus ghabh iad iongantas uile. Agus air ball dh'fhosgladh a bheul, agus dh' fhuasgladh a theanga, agus labhair sè, a' moladh Dhe. Agus thainig eagal air an coimhearsnachadh uile; agus dh'aithriseadh na nithe sin gu leir feadh dhuthaich àrda Iudea uile. Agus iadsan uile a chuala na nithe sin, thaisg iad 'n an croidhibh iad, ag radh, Creud a' ghne leinibh a bhitheas ann so? agus bha làmh an Tighearna maille ris Agus bha Sacharias athair air a lionadh leìs an Spiòrad naomh' agus rinn è faidheadoireachd, ag radh, Gu ma beannuichte 'n Tìghearna Dia Israeil, air son ga'n d'fhiosraich sè agus gu'n d' thug è saorsa d'a phobull, agus thog e suas dhuinne adhairc slainte, ann an tigh Dhaibhidh òglaoich fein; a reir mar a labhair se le beul fhaidhean naomha fein, a bha ann o thoiseach an t saoghail; a thabhairt saorsa dhuinn o ar naimhdibh, agus o laimh na muintir sin uile le 'm fuathach sinn. A choi'-lionadh na tròcair a gheall e d' ar n aithreachaibh, agus a chuimhneachadh a' choi'-cheangail naomha fein; am mion' a mhionnaich se d' ar n athair Abraham, Gu'n d'thugadh e dhuinn, air bhi dhuinn air ar saoradh o laimh ar naimhde, gu'n deanamaid seirbhis dha as eugmhais eagail, ann naomhachd agus ann am fireuntachd 'na lathair fein, uile laith' ar beatha. Agus thusa; a leinibh, goirthear

dhiot

dhiot Fàidh an Ti is ro airde ; oir theid thu roimh aghaidh an Tighearna, a dh' ull'uchadh a ſhlighe ; a thabhairt eòlas na ſlainte d'a phobull, tre mhaitheanas 'n am peacadh. Tre thròcair ro-mhòir ar De ne; leis an dfhiofraich an ùr mhaidin o'n ionad a's àirde ſinn, a thoirt ſoluis dhoibhs' ata 'n an ſuidhe ann dorchadas, agus ann ſgàil a' bhàis, a threorachadh ar cos air ſlighe na ſith. Agus dh'fhas an leanabh, agus neartaicheadh ann ſpiorad e, agus bha e ſan fhaſach gu la fhoillſeachaidh do Iſrael.

---

## La N. PHEADAIR.

*An Urnuigh.*

O Dhe uile chumhachdaich, a thug le d' Mhac Joſa Crioſd iomad gibht oir-dheirc do t-Abſtal naomh Peadar, agus a thug àithne dhurachdach dha do threud a bheathacha' ; guidheamaid ort, thoir air gach Eaſbuig agus fear teagaisg t-fhocal naomh a ſhearmanachadh gu durachdach, agus thoir air a phobull *am focal* ceudna a leanachd gu h-umhla ; chum gu 'm faigh s' iad crun do ghlòir ſhiorruidh, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

*Air ſon na Litir.* Gniomh. xii. 1.

MU 'n am ſin, ſhin Ioraith an righ a làmhan a dheanamh uile air dream araidh do'n eaglais. Agus mharbh e Seumas bràthair Eoin leis a' chloidheamh. Agus 'n uair a chunnairc ſe gur thaitin ſin ris na h Iudhachaibh, chuaidh e air aghaidh a ghlacadh Pheadair fòs. (Agus b'iàd laith' an arain gun laibhin a bh'ann). Agus ghlac e agus chuir ſe 'm prioſun e, agus thug ſe e r'a ghleidheadh do cheithir cheathrar ſhaighd fheara, fa run a thoirt amach do'n phobull ann diaigh na caiſge. Air an adhbhar ſin choimheadadh Peadar ann ſa phrioſun ; ach bha bith-urnuigh air a deanamh leis an eaglais re Dia air a ſhon. Agus 'n uair a b'aill le Ioraith a thoirt amach, ſan oidhche ſin fein bha Peadar 'n a chodal eidir dias ſhaighd-fheara, ceangailte le da ſhlabhruidh ; agus bha 'n luchd-faire roimh

an dorus ag coimhead a' phriosuin. Agus feuch, thainig aingeal an Tighearna air, agus dhealraich folus ann fa phriosun; agus air bualadh taoibh Pheadair dha, dhuisg fe e, ag radh, Eirich gu grad. Agus thuit a cheanglaiche d'a làmhaibh. Agus a dubhairt an t aingeal ris, Criosraich thu fein, agus ceangail ort do bhonn-bhròga; agus rinn e mar fin. Agus a deir fe ris, Tilg dò bhrat umad, agus lean mife. Agus chuaidh fe 'mach agus lean fe e, agus cha raibh fhios aige gu'n raibh e fior an ni a rinneadh leis an aingeal; ach fhaoil fe gu 'm bu taifbean a chunnaic e. Agus air dhoibh dol tre 'n cheud agus an dara faire, thainig iad chum a' gheata iaruin ata treorachadh do 'n bhaile, a dh' fhofgail doibh leis fein; agus air dol amach dhoibh, chuaidh iad air an aghaidh tre aon fràid, agus air ball dh' fhalbh an t aingeal uaithe. Agus 'n uair a thainig Peadar chuige fein, a dubhairt fe, 'Noife 'ta fhios agam gu firinneach, gu'n do chuir an Tighearna aingeal uaithe, agus gu'n do fhaor e mi o làimh Ioraith, agus o uile dhuil pobuill nan Iudhach.

*An Soifgeul.* Mhat. xvi. 13.

AIr teachd do Iosa gu chriochaibh Chefarea Philippi, dh'fheoraich fe d'a dheifciobluidh, ag radh, co a deir daoine is mife, Mac an duine, ann? Agus a dubhairt iadfan, A deir cuid gur tu Eoin Baifde, cuid Elias, agus cuid eile Ieremias, no h aon do na faidhibh. A deir eifean riu, Ach co a deir fibhfe is mi? Agus air freagairt do Shimon Peadar a dubhairt fe, Is tufa Criosd, Mac an Dhe bheo. Agus fhreagair Iosa agus a dubhairt fe ris, 'Sbeannuicht' thus', a Shimoin Bhar-Iona: oir cha d'fhoillfich fuil is feoil fin duitfe, ach m' Athairs' ata air neamh. Agus a deirimfe riut, Gur tufa Peadar, agus air a' charraig fo togaidh mife m' eaglais; agus cha tabhair geataidh ifrinn buaidh uirre. Agus bheir mi dhuit eochraiche rioghachd neimh': agus ge b'e ni a cheanglas tufa air talamh, bithidh fe ceangailt' air neamh; agus ge b'e ni a dh'fhuafglas tufa air talamh, bithidh fe fuafgailt' air neamh.

SEUMAS

## La N. SEUMAS an t-Abſtail.

### *An Urnuigh.*

O Dhe thròcaireach, deonuich, mar a bha t-Abſdail naomh Seumas, air dha tigh athar agus gach ni bh' aige, fhaghil umhla gun mhoille air bith do ghairm do mhic Joſa Crioſd, agus mar a lean ſe e; mar ſin, air dhninne gach ain-mian ſaoghalta agus feolmhar a threigeadh, gu'm bi ſinn do ghna ullamh a chum t-aitheantan naomh a leantuinn, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

*Air ſon na Litir.* Gniomh. xi. 27. agus cuid do chaib. xii.

ANn ſna laithibh ſin thainig faidhean o Hieruſalem, gu h Antioch. Agus air ſeaſamh ſuas do aon aca d'am b' ainm Agabus, dh'fhoillſich ſe tre an Spiorad, gu 'm biodh gorta mhòr air feadh an domhain uile; ni mar an ceudna a thachair re linn Chlaudius Cheaſair. Ann ſin chuir gach aon do na deiſciobluidh roimhe, a reir a chomais, congnamh a chur chum nam bráithre a bha chomhnuidh ann Iudea. Ni mar an ceudna a rinn iad, agus chuir iad e chum nan ſeanoiridh tre laimh Bharnabais agus Shauil. 'Noiſe mu 'n am ſin, ſhin Ioraith an righ a lamhan a dheanamh uilc air dream araidh do'n eaglais. Agus mharbh e Seumas brathair Eoin leis a' chloidheamh, Agus 'n uair a chunnairc ſe gur thaitin ſin ris na h Iudhachaibh, chuaidh e air aghaidh a ghlacadh Pheadair fòs.

*An Soiſgeul.* Mhat. xx. 20.

ANn ſin thainig d'a ionnſuidh màthair cloinne Shebedee, maille r'a mic, a' tabhairt onoir dha, agus ag iarruidh ni araidh àir. Agus a dubhairt eiſean ria, Creud a b'aill leat? a deir ſi ris, Abair gu 'n ſuidh iad ſo mo dhias mhac, fear *aca* air do laimh dheis, agus fear eile air do laimh chli, a' d' rioghachd. Ach air freagairt do Ioſa, a dubhairt ſe, Ni 'm bheil fhios agaibh creud ata ſibh ag iarruidh. Am bhuil ſibh comaſach air a chupan ſin òl a dh'òlas miſe, agus a bhi air bhur baiſde' leis a bhaiſdeadh leis am baiſdear miſe? A deir ſiad

ris, Ata ſinn comaſàch. Agus a deir eiſean riu, Oluidh ſibh gu deimhin do'm chupan-ſa, agus baiſdear ſibh leis a' bhaiſdeadh leis am baiſdear miſe; ach ſuidh air mo laimh dheis, agus chli, ni 'n leamſa ſin a thabhairt, ach bheirthear e do 'n dream d' am bhuil ſe air ull'uchadh le m' athair-ſe. Agus air cluinntin ſo do'n deichnear eile, bha diom aca ris an dias bhraithribh. Agus air an gairm do Ioſa d'a ionnſuidh a dubhairt ſe, ata fhios agaibh gu bhuil aig prionnſaibh nan cinneach tighearnas orra, agus gu bhuil aig an daoinibh mora ſmachd orra. Ach ni mar ſin a bhitheas e 'n ar'meaſg-ſa; ach ge b'e, neach ler b'aill a bhi mor 'n ar meaſg, biodh e dhuibh 'n a fhear-ſrithealadh. Agus ge air bith ler b'aill toiſeach a bhi aige ann bhur meaſg, biodh eiſean 'n a ſhearbhant dhuibh. Amhail mar nach d'thainig Mac an duine chum gu'n deantadh frithealadh dha, ach a dheanamh frithealaidh, agus a thabhairt anma fein mar eiric air ſon mhorain.

---

## La N. BARTOLOMAI an t-Abſdail.

*An Urnuigh.*

O Dhe uile chumhachdaich agus ſhiorruidh, a thug gràs do t-Abſdal Bartholomai chum t-fhocal a chreidſin gu ſirineach agus a ſhearmonacha',tha ſin a' guidhe ort, deonuich do t-Eaglais am focal a chreid eiſin a ghradhachadh, agus mar aon a ſhearmonachadh agus gabhail ris, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

*Air ſon na Litir.* Gniomh. v. 12.

RInneadh moran chomhartha agus mhiorbhuile ann am meaſg a' phobuill le lamhaibh nan abſtol; (agus bha iad uil' a dh' aon inntin ann an áilear Sholaimh. Agus cha raibh chroidh' aig a h aon do chach e fein a cheangal riu; ach bha mor-mheas aig a' phobull orra. Agus is moid a chuireadh creidmhich ris an Tighearna, buidheann mhor araon do dhaoinibh agus do mhnaibh.) Ionnas gu'n d' thug iad amach a' mhuintir ea-ſlan air na ſraidibh, agus gu'n do chuir iad air leabaichibh agus air uirighibh iad, chum ag teachd do Pheadar,

gu'n

gu'n cuireadh fhaileas, mar bu lugha, ſgail' air neach eigin aca. Agus thainig fos mor-ſhluagh as na bailtibh m'an cuairt air Hieruſalem, a toirt leo muintir ea-ſlan, agus dream a bha air am buaireadh le ſpioradaibh neo-ghlan ; agus leighiſeadh iad uile.

*An Soiſgeul.* Luc. xxii. 24.

AGus bha fos comhſtribh eatorra, co aca bo mho a bhiodh. Ach a dubhairt eiſean riu, Ata aig righribh nan Geintileach tighearnas orra; agus goir'ear daoine fial dhiubhſan, aig am bheil ughdarras orra. Ach na bithibhſe mar ſin : ach an neach a's mo 'nar meaſg, biodh e mar an neach a's oige ; agus an ti a's airde, mar eiſean ata re frithealadh. Oir co aca 's mo, 'n ti a ſhuidheas air bord, no eiſean a ni frithealadh ? nach e 'n ti a ſhuidheas ? ach ata miſe 'nar meaſg ſa mar fhear-frithealaidh. Is ſibhſe iadſan a dh' fhan maille riumſa ann mo bhuairibh. Agus ata miſe 'g orduchadh dhuibh rioghachd, mar a dh' orduich m' Athair dhamh-ſa ; chum's gu'n ith agus gu'n ol ſibh air mo bhord-ſa ann mo rioghachd, agus gu 'n ſuidh ſibh air caithrichibh rioghail, a' toirt breith air dá-threibh dheug Iſraeil.

---

## La N. MATHA an t-Abſdail.

*An Urnuigh.*

O DHE uile chumhachdaich, a rinn le d' Mhac beannuichte, Matha a ghairm o bhord na cìoſa, gu bhi na Abſtal agus na Shoiſgeulaich ; tabhair dhuinn gràs a chum gach togradh ſanntach, agus gradh ain-cneaſt air ſaibhreas a threigeadh, agus do Mhac Ioſa Crioſd a leanmhuin, ata beo agus a riaghladh maille riutſa, agus ris an Spiorad Naomh, aon Dia ſaoghal gun' chrich. Amen.

*An Litir.* 2 Cor. iv. 1.

UIme ſin air do'n mhiniſtreileachd ſo bhi againn, do reir mar a fhuair ſinn trocair, cha 'n 'eil ſinn a' fannachadh : Ach chuir ſinn cul re nithibh ſolaichte na h eas-onoir

gu

gun ſinn bhi a' ſiubhal ann ceilg, no a' truailleadh focal De, ach le foillſicheadh na firinn, 'g ar moladh fein do choguis nan uile dhaoine ann ſealladh Dhe. Ach ma 'ta ar ſoiſgeul-ne folaichte, is ann doibhſin 'ta caillte ata ſe folaichte; Ann ſan do dhall dia an t ſaoghail ſo inntin na droinge nach 'eil a' creidſin, d' eagal gu 'n dealraicheadh orra ſolus ſoiſgeil ghlormhoir Chriosd, neach a's è iomhaigh Dhe. Oir cha 'n eil ſinne 'gar ſearmonachadh fein, ach JoſaCrioſd an Tighearna; agus ſinn fein 'nar ſeirbhiſich dhuibhſe air ſon Ioſa. Oir *is e* Dia a dubhairt ris an t ſolus ſoillſeachadh a dorchadas, a dhealraibh ann ar croidhibh-ne, thoirt ſolus eolais gloire Dhe, ann gnuis Ioſa Crioſd.

*An Soiſgeul.* Mat. ix. 9.

AGus ag dol do Ioſa as an àite ſin, chunnairc ſe duine 'n a ſhuidhe aig bord na ciſe, d'àm b'ainm Matha; agus a dubhairt ſe ris, Lean miſe. Agus air eirigh dha, lean ſe è. Agus tharladh, air ſuidhe do Ioſa aig biadh ſan tigh, feuch, thainig moran phubliocanach agus pheacach, agus ſhuidh iad ſios maille ris-ſin agus r'a dheiſciobluibh. Agus an uair a chunnairc na Phairiſich ſin a dubhairt ſiad r'a dheiſciobluibh, Creud fa'n itheann bhur maighiſdir-ſe maille re publiocanaibh agus peacaichibh? Ach an uair a chual' Ioſa ſo, a dubhairt ſe riu, Ni h ann aig a' mhuintir ata ſlàn ata feum air an leigh, ach aig a' muintir ata eaſlan. Ach im'ichibh agus foghlomaibh creud is ciall da ſo, Trocair is aill leam agus cha 'n iodhbhairt; oir ni 'n d'thainig miſe a ghairm nam fireanach, ach nam peacach chum aithreachais.

---

## La N. MICHAEL agus na h-Aingil uile.

*An Urnuigh.*

O Dhe ſhiorruidh, a dh' orduich agus a chuir air chois ſeirbheis Aingeal agus dhaoine air mhodh iongantach; deonuich gu trocaireach, mar ata t-Aingil naomh do ghna a' deanamh ſeirbheis dhuit air neamh; mar ſin le t-orducha' gu 'n dean iad comhnadh agus dion dhuinne air talamh, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

*Air fon na Litir.* Taifb. xii. 7.

BHa cogadh air neamh : rinn Michael agus aingil cogadh ann aghaidh an dragoin, agus chog an dragon agus aingil fein ; agus nior thug fiad buaidh, ni mo a f huaradh an àite fin ni 's mo air neamh. Agus thilgeadh amach an dragon mòr, an t fean naithir fin, d'an goir'ear an diabhol agus Satan, a'ta mealladh an t faoghail uile ; thilgeadh amach è chum na talmhain, agus thilgeadh amach aingil maille ris. Agus chuala mi guth mòr ag radh air neamh, 'Noife 'ta flainte agus neart, agus rioghachd ar De-ne, agus cumhachd a Chriofd air teachd; oir thilgeadh fios fear-cafaid ar bràithre, a bha 'gan cafaid ann lathair ar De-ne a là agus a dh' oidhche. Agus thug iad buaidh air tre f huil an Uain, agus tre fhocal am fia'nais-fin ; agus cha do ghràdhaich iad an anama fein gu bàs. Uime fin biodh gáirdeachas oirbh, O a neamha, agus oirbhs' a 'ta 'n ar comhnuidh annta. An-aoibhinn do luchd-àiteachaibh na talmhain, agus na fairge ; oir thainig an diabhol a nuas d' ar ionnfuidh, agus fearg ro-mhor air, do bhri' gur fiosrach è nach 'eil aige ach uine ghaoraid.

*An Soifgeul.* Mhat. xviii. 1.

ANn fan am fin fein, thainig na deifciobuil chum Iofa, ag radh, Co a's mo ann an rioghachd Neimh ? Agus air do Iofa leanabh beag a ghairm chuige, chuir fe 'n am meadhon è, Agus a dubhairt fè, Gu f ìrinneach a deirim ribh, Mur iompoichear fibh, agus mur bi fibh mar leanbana, nach d'theid fibh a fteach do rioghachd Neimh'. Air an adhbhar fin ge b'è dh'ìflicheas è fein mar an leanban fo, 's è fin fein a's mo ann an rioghachd Neimhe. Agus ge b'è ghabhas aon leanban d'a leithid fo ann am ainmfe, gabhuidh fe mife. Ach ge b'e neach a bheir oilbheum dh'aon neach do'n mhuintir bhig fo ata creidfin annam-fa, b'f hearr dha gu 'm biodh cloch mhuilìnn air a crochadh r'a mhuineal, agus gu 'm biodh è air a bhàthadh ann an doimhne na fairge. Is an-aoibhinn do 'n faoghail air fon oilbheimean ; oir is eigin do oilbheimibh teachd : ach is an aoibhinn do'n duine fin tre 'n d'thig an t oilbheum. Uime fin ma bheir do làmh no do chos àdhbhar oilbheim dhuit, gearr dhiot iad, agus tilg uait iad : is fearr dhuit dol a fteach do'n bheatha air leth chois no air leth làimh, no dà làimh no dà chois a bhi agad, is tu bhi air do thilgeadh ann

ann fan teine fhiorruidh. Agus ma bheir do fhùil àdbhar oilbheim dhuit, fpion afad i, agus tilg uait i; is fearr dhuit dol a fteach chum na beatha air leth fhùil, na dà fhùil a bhi agad agus thu bhi air do thilgeadh ann an teine ifrinn. Thugaibh an aire nach dean fibh tarcuis air aon neach do'n mhuintir bhig fo; oir a deirimfe ribh, gu bhuil an Aingil-fin air neamh a' faicfin a ghnàth gnuis m' Atharfa, ata air neamh.

---

## La N. LUCAS an Soifgeuluich.

*An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich, a ghairm Lucas an Leigh, air a bheil cliu ann s an t-Soifgeul, gu bhi na Shoifgeulaich, agus na leigh do'n anam; Gu ma toil leat, uil' eaflaintean 'ar n' anamanna' a leigheas, le iochd-fhlaintibh fallain an teagaisg do thug è feachad, trid tòilltineas do Mhic Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* 2 Tim. iv. 5.

ACh dean thufa faire ann fna h uile nithibh, fùiling ctuaidh-chas, dean obair foifgeulaich', thoir lan-dearbhadh air do mhiniftreileachd. Oir ataimfe 'noife air ti bhi air m iobradh, agus ata am mo fhiubhail am fogus. Chog mi an deadh chogadh, chriochnaich mi mo churfa; ghleidh mi an creidimh. O fo amach taifgear fa m' chomhairfe crùn fireantachd, a bheir an Tighearna, am breitheamh co'thromach, dhamh-fa fan la' ud: agus ni dhamh fa amhain, ach dhoibhfin uile mar an ceudna leis an ionmhuinn a theachd-fan. Dean do dhìchioll air teachd a m' ionnfuidh gu grad. Oir threig Demàs mi, air dha an faoghal fo 'ta làthair a ghràdhachadh, agus chuaidh è gu Teffalonica; chuaidh Crefcens do'n Ghalatia, Titus do Dhalmatia. 'Ta Lucas 'n a aonar maille rium. Gabh Marcus agus thoir leat è; oir ata sè tarbhach dhamh-fa chum na miniftreileachd. Agus chuir mi Tichicus gu h Ephefus. An f halluing a dh' f hag mi ann Troas aig Carpus, 'n uair a thig thu, thoir leat, agus na leabhraiche, ach gu h araid na meambrana. Rinn Alecfander an copar-cheard mor olc dhamh-fa; gu tugadh an Tighearna

Tighearna dha reir a ghniomhartha. Bi thuſa mar an ceudna air t fhaicill uaithe, oir chuir è gu mor ann aghaidh ar braithra-ne.

*An Soiſgeul.* Luc. x. 1.

DH' orduich an Tighearna mar an ceudna deichnear agus tri fichead eile, agus chuir è lion dias is dias roimh ghnuis iad, do gach baile, agus aite, ann ſan raibh è fein gu teachd. Air an adhbhar ſin a dubhairt è riu, 'Ta 'm fogh'ar gu firinneach mor, ach ata an luchd oibre tearc: guidhibhſe uime ſin ar Tighearna an fhoghaire, luchd oibre chur amach chum fhogh'aire fein. Im'ichibh; fèuch, ata miſe 'g ar cur amach mar uain a' meaſg mhadradh alluidh. Na iomchairibh ſporan, no mala, no broga: agus na beannuichibh do neach air bith ſan t ſlighe. Agus ge b'e tigh ann ſan d'theid ſibh a ſteach, abraibh air tus, Gu'n raibh ſith do'n tigh ſo. Agus ma bhios mac na ſith ann ſin, gabhaidh bhur ſith-ſe comhnuidh air; ach mur bi, pillidh bhur ſith chugaidh fein a-ris. Agus fanaibh ann ſan tigh ſin, ag itheadh agus ag ol na nithe a bheir'ear dhuibh; oir is fiu an t oibriche a thuaraſdal.

---

## La N. SIMON agus JUD na h-Abſdala.

*An Urnuigh.*

O DHE uile chumhachdaich, a thog t-Eaglais air ſteigh nam Faidhean, agus nan Abſdalan, air bhi do Joſa Crioſd e fein na chloich chinn na h-oiſin; deonuich dhuinne bhi ceangailte ri cheile mar ſinn ann aonachd ſpioraid, le 'n teagaſg-ſan, chum gu 'm bi ſinn air ar deanamh 'n ar teampull naomh taitneach dhuit-ſe, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

*An Litir.* Jud. 1.

IUdas ſearbhant Ioſa Crioſd, agus brathair Sheumais, chum na droing' a 'ta air an naomhachadh le Dia an t Athair, agus air an coimhead le Ioſa Crioſd, agus a 'ta air an gairm, Gu raibh trocair, agus ſiothchaint, agus gradh air am meuda-

chadh dhuibhſe. A mhuintir ionmhuinn, air dhamh an uile dhichioll a dheanamh chum ſgriobhadh d' ar n ionnſuidh mu thimchioll na ſlainte choitchionn ; b' fheumail damh ſgriobhadh d'ar n ionnſuidh, 'g ar n earalach' ſibh a chathachadh gu dichiollaich air ſon a' chreidimh a thugadh aon uair do na naoimh. Oir dh' eulaigh daoine araidh a ſteach, a dh'orduicheadh roimhe o ſhean chum na dite' ſo, daoine mi-dhiadhaidh, a'ta tionndadh gras ar De-ne gu macnus, agus a'ta 'gaichſheun' Dhe, a's aon uachdaran ann, agus ar Tighearna Ioſa Crioſd. Uime ſin is aill leam bhur cur ann cuimhne, ge do bha fhios agaibh aon uair air ſo, cionnas taires do 'n Tighearna am pobull a ſhaoradh a talamh na h Eipht, a ſgrios e ann diaigh ſin an droing nach do chreid. Agus na h aingil nach do ghleidh an ceud inbhe, ach a dh' f-hag an aite-comhnuidh fein, choimhid se ann geimhlibh ſiorruidh fuidh dhorchadas, fa chomhar breitheanais an la mhoir. Amhuil ata Sodom agus Gomorrha, agus na bailte mu 'n cuairt orra, a thug iad fein thairis do ſtriopachas air a' mhodh cheudna, agus a bha leantuin feola coimheach, air an cur ſuas 'n am ball-ſampuill, a' fulang dioghaltais teine ſhiorruidh. Mar an ceudna fos ata an luchd-bruadair neo-ghlan ſin a' ſalchadh na feola, a' deanamh tair' air uach-dranachd, agus a' labhairt gu toibheumach air ard inbhibh.

*An Soiſgeul.* Ioin xv. 17.

'TA mi 'g aithne nan nithe ſo dhuibh, chum 's gu 'n gradhaich ſibh a cheile. Ma 'ta 'n ſaoghal 'g ar fuathachadh, tha fhios agaibh gu 'n d' fhuathaich e miſe romhaibh. Nam b' ann do 'n t ſaoghal ſibh, ghradhaicheadh an ſaoghal a chuid fein : ach do bhri' nach ann do 'n t ſaoghal ſibh, ach gur thagh miſe ſibh as an t ſaoghal, uime ſin tha fuath aig an t ſaoghal duibh. Cuimhnichibh am focal a dubhairt mi ribh, Cha 'n 'eil an ſeirbhiſeach ni 's mo na a Thighearna. Ma rinn iad geur-leanmhuin ormſa, ni iad geur-leanmhuin oirbhſe mar an ceudna: ma choimhid iad m' fhocal-ſa, coimheadaidh iad bhur *focal-ſa* mar an ceudna. Ach na nithe ſo uile ni iad ribh air ſon m' ainm-ſe, do bhri' nach aithne dhoibh eiſean a chuir uaithe mi. Mur bithinn-ſe air teachd, agus air labhairt riu, cha bhiodh peacadh aca : ach a noiſe cha 'n 'eil leith-ſgeul am peacaidh aca. An ti aig am bheil fuath dhamh-ſa, tha fuath aige do m' Athair mar an ceudna. Mur bithinn-ſe air deanamh

nan

nan oibridh 'n am measg nach d' rinn aon neach eile, cha bhiodh peacadh aca: ach a noise chunnaic iad fòs agus dh' f huathaich iad araon mise agus m' Athair. Ach *rinneadh so* chum gu 'n coi'-lionfadh am focal a 'ta sgriobhta 'n an lagh fein, Dh' f huathaich iad mi gun àdhbhar. Ach 'n uair a thig an Comh-f hurtoir, a chuireas mise d 'ar ionnsuidh o 'n Athair, Spiorad na f ìrinn, a tha teachd amach o 'n Athair, ni eisean fia'nais mu m' thimchioll sa. Agus ni sibhse fia'nais mar an ceudna, do bhri' gu bheil sibh maille rium o thùs.

---

## La nan uile Naomh.

### *An Urnuigh.*

O Dhe uile chumhachduich, a cheangail ri a cheile do dhaoine taghta ann aon cho-chomunn agus ann aon chompanas, ann an corp ru 'n diamhaireach do Mhic ar Tighearna; tabhair dhuinn grás a leanachd do naoimh bheannuichte ann gach caith-beatha subhailceach agus diaghaidh, chum gu 'n d' thig sinn a dh' ionsuidh an aoibhneis do labhairt sin, a dheasuich thu do 'n dream a bheir gràdh treibh-dhìreach dhuit, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

### *Air son na Litir.* Taisb. vii. 2.

AGus chunnairc mi aingeal eile ag eirigh o 'n àird an ear, agus ghlaodh è le guth mòr ris na ceithir aingil, d'an d' thugadh *cumhachd* gu cron a dheanamh air an talamh agus air an f hairge, ag radh, Na deanaibh dochoir do 'n talamh, no do 'n f hairge, no do na craobhaibh, gus an cuir sinn seula air seirbhisich ar De-ne air clàr an eudain. Agus chuala mi àireamh na droinge a sheulaicheadh: agus sheulaicheadh ceud agus dà f hichead agus ceithir mìle, do uile threibhibh chloinn Israel.

Sheulaicheadh da-mhìle-dheug do threibh Juda.
Sheulaicheadh da-mhìle-dheug do threibh Reuben.
Sheulaicheadh da-mhìle-dheug do threibh Ghad.
Sheulaicheadh da-mhìle-dheug do threibh Aser.

Sheulaicheadh da-mhìle-dheug do threibh Nepthalim,
Sheulaicheadh da-mhìle-dheug do threibh Mhanaſſes.
Sheulaicheadh da-mhìle-dheug do threibh Shimeon.
Sheulaicheadh da-mhìle-dheug do threibh Lebhi.
Sheulaicheadh da-mhìle-dheug do threibh Iſachair.
Sheulaicheadh da-mhìle-dheug do threibh Shabuloin.
Sheulaicheadh da-mhìle-dheug do threibh Joſeph.
Sheulaicheadh da-mhìle-dheug do threibh Benjamin.

Ann diagh ſo dh' amhairc mi, agus fèuch, ſluagh mòr, nach raibh neach ſam bith comaſach air àireamh, do gach uile chinneach, agus threibhibh, agus phoibleachaibh, agus theangaibh, 'n an ſeaſamh ann làthair na righ-chaithreach, agus ann làthair an Uain, air an ſgeadachadh le róbaibh geala, agus pailm aca 'n an làmhaibh; agus ghlaodh iad le guth àrd, ag radh, Slàinte d 'ar Dia-ne a 'ta 'n a ſhuidhe air an righ-chaithir, agus do 'n Uan. Agus ſheas na h aingil uile timchioll na righ-chaithreach, agus rinn iad àdhradh do Dhia, ag radh, Amen: Moladh, agus gloir agus gliocas, agus buidheachas, agus onair, agus cumhachd, agus neart *gu raibh* d'ar Dia-ne gu ſaoghal nan ſaoghal. Amen.

*An Soiſgeul*, Mhat. v. 1.

AGus an uair do chunnairc Joſa an ſluagh, chuaidh è ſuas air ſliabh: agus air ſuidh' dhò, thainig a dheiſciobuil d 'a ionnſuidh. Agus air foſgladh a bhèil da, theagaiſg fè iad, ag radh, Is beannuicht' iads' ata bochd 'n an ſpiorad: oir is leo rioghachd nèimh'. Is beannuicht' iads' ata re bròn: oir gheibh ſiad fòlas Is beannuichte na daoine macant': oir ſealbhuichidh iad an talamh mar dhligh' oighreachd. Is beannuicht' an dream air am bhuil ocras agus tart na còrach: oir ſáſuichear iad. Is beannuicht' na daoine tròcaireach: oir gheibh ſiad tròcair. Is beannuicht' na daoine 'ta glan 'n an croidhe: oir chi ſiad Dia. Is beannuichte luchd dheanamh na ſìothchaint; oir goirthear clann De dhiubh. Is beannuicht' an dream ata fulang geur-leanmhuin air ſon na còrach: oir is leo-ſa rioghachd nèimh'. Is beannuicht' a bhitheas ſibh an uair a bheir daoine an-caint dhuibh, agus a ni ſiad geur-leanmhuine *oirbh*, agus a labhras iad gach uile dhroch fhocal ribh gu breugach air mo ſgàthſa. Ann ſin deanuibh gàirdeachas, agus bithibh ro-ſhubhach: oir is mar ſin do rinn ſiad geur-leanmhuin air na fáidh ibh thainig romhaibh.

An

# An t-ORDUGH chum fritheäladh SUIPEIR an TIGHEARNA, no an COMANACH Naomh.

A' Mheud a's leis a' miann an comanach naomh do ghabhail, bheir iad a'n ainm do 'n Mhinifteir, air a chuid a 's lugha uairigin air an la roimhe.

¶ Agus ma bhios droch caithe beatha foilleir follafach aig neach dhiubh fin, no ma rinn e ea-coir air bith air a choimhearfnach am briathar no an gnionih, leis an tug fe oilbheum do 'n chomh thional; air faghail fios do 'n Mhinifteir, gairmidh fe air, agus bheir e fios da, nach gabh fe dhanadas air chor air bith teachd gu bord an Tighearna, gus an d' thoir e dearbha follafach gu 'n d' rinn fe fior aithreachas, agus gu 'n do leafuich e o'n droch caithe beatha bh' aige roimhe, chum le fo gu 'm bi an co-thional toilichte, a fhuair fgainneal roimhe; agus gu 'n d' thug e dioladh do 'n dream air an d' rinn fe ea-coir, no air a chuid a 's lugh gu bheil lan run aige fin a dheanamh, co luath 's a dh'fheudas e gu gaoirealach.

¶ Gnathuichidh a' Minifteir an doigh cheudna ris an dream fin ga bheil fios aige fuath no mi-ruin do bhi eatora; gun chomas thoirt dhoibh teachd gu bord an Tighearna, gus am bheil fios aige gu 'n d' rinn iad reite. Agus ma bhios aon do 'n dream eidir am bheil an reite, toileach o ghrunnd a chridhe air gach coirre a rinn a' neach eile 'n a aghaidh a mhatha, agus gu dioladh a dheanamh air fon a choirre fein; agus nach gabh a' neach eile toirt gu reite dhiaghuidh, ach gu 'm buanuich e do ghna 'n a chroftachd agus 'n a mhi-ruin: an fa chuis fin is coir do 'n Mhinifteir a neach do rinn aithreachas a ghabhail a dh' ionfuidh chomanuich naomh, agus ni h-e a' neach ata ragmhuinealach. Ach gu 'm bi e dh' fhiachaibh air gach Mhinifteir a chumas aon neach air ais, mar ata air a chur fios ann fo, no an fan carruin a 's faigfe roimhe do 'n rubric fo, cunntas thoirt do 'n uachdarain eaglais an taobh ftigh do cheathir la deug air a chuid a 's faide. Agus fmachduichidh an t-uachdaran eaglais an duine eas-umhla a reir lagh na h-eaglais.

¶ Air bhi do 'n bhord ann am a chomanuich air a cho'dachadh le lian-eudach fior geal, feafuidh e ann am mheadhon na h-eaglais, na fa chanfal, far am bheil na urnuigh mhaidne agus fheafcair air an orducha' re radh. Agus air feafamh do 'n t Saghart air taobh tuath a bhuird, a deir fe urnuigh an Tighearna, agus an urnuigh a leanas, air bhi do 'n phobul air an gluinibh.

Ar

AR n-Athair ata air neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd. Deanar do thoil air an talamh mar a dheantar air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar n-aran lathail. Agus maith duinne ar ciontaidh, mar a mhaitheas sin dhiobhsin a chiontuicheas n-ar n-aghaidh. Agus na leig am buaireadh sinn, ach saor sinn o olc. Amen.

*An Urnuigh.*

O Dhe uile chumhachdaich, d'a m' bheil gach cridhe fosgailte, gach togradh aithnichte, agus 'o nach 'eil uaigneas air bith folaichte; glan smuainte ar cridheachan le deachda do Spioraid naoimh, chum gu 'n tugamaid gradh foirfe dhuit, agus gu 'n cliudhaicheamaid t-ainm naomh mar is còir, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

¶ Air do 'n t-Sagart tiontadh ris a phobul a deir se na deigh aitheantan gu soilleir; agus air bhi do 'n phobul daonan air an gluinibh, aig deireadh gach aithne, iarruidh iad trocair air Dia air son a briseadh leo san am a chuaidh seachad, agus gras a chum a coimhid san am re teachd, mar a leanas.

*Ministeir.*

LAbhair Dia na briathra so, agus a dubhairt sè, Is mise an Tighearna do Dhia: Cha bhi Dèe air bith eil' agad ach mise.

*Pobul.* A Thighearna dean tròcair oirn, agus aom ar cridheachan a chum an lagh so do choimhid.

*Ministeir.* Na dean dhiut fèin *dealbh* snaidhte, no coslas 'sam bith *a dh'aon ni*, a *ta* 'sna neamhaibh shuas, no air an talamh shìos, no 'sna h-uisgeachaibh fuidh 'n talamh. No crom thu sèin sìos doibh, agus na dein seirbhis doibh: oir mis' an Tighearna do Dhia, *is* Dia eudmhor mi, a' leantuinn aingidheach nan aithreacha air a' chloinn, gus an treas, agus air a' cheathramh *ginealach* dhiubhsan a dh'fhuathaicheas mi; agus a' nochdadh trócair do mhìltibh dhiubhsan a ghràdaicheas mi, agus a choimhideas m'àitheanta.

*Pobul.* A Thighearna dean tròcair oirn, agus aom ar cridheachan a chum an lagh so do choimhid.

*Ministeir.*

*Ministeir.* Na tabhair ainm an Tighearna do Dhè 'an dìomhanas; oir cha mheas an Tighearna neo chiontach *esan* a bhear ainm 'an dìomhanas.

*Pobul.* A Thighearna dean tròcair oirn, agus aom ar cridheachan a chum an lagh so do choimhid

*Ministeir.* Cuimhnich la na sabaid a naomhachadh. Se laithean saothraichidh tu, agus ni thu t'obair uile. Ach *air* an t-seachdamh la *tha* sabaid an Tighearna do Dhè: *air an la sin* na dean obair 'sam bith, thu fein, no do mhac, no do nighean, d'òglach, no do bhan-oglach no d'ainmhidh, no do choigreach a *ta* 'n taobh a stigh do d' ghcataibh: oir ann an sè laithibh rinn an Tighearna na nèamhan agus an talmamh, an fhairge, agus gach ni a *ta* annta; agus gabh è fois air an t-seachdamh la: air an aobhar sin bheannaich an Tighearna, an seachdamh la, agus naomaich sè é.

*Pobul.* A Thighearna dean tròcair oirn, agus aom ar cridheachan a chum an lagh so do choimhid.

*Ministeir.* Tabhair onoir do t'athair, agus do d' mhathair; a chum as gu 'm bi do laithean buan air an fhearann a *tha* 'n Tighearna do Dhia a' toirt dhuit.

*Pobul.* A Thighearna dean tròcair oirn, agus aom ar cridheachan a chum an lagh so do choimhid.

*Ministeir.* Na dean mortadh.

*Pobul.* A Thighearna dean tròcair oirn, agus aom ar cridheachan a chum an lagh so do choimhid.

*Ministeir.* Na dean adhaltrannas.

*Pobul.* A Thighearna dean tròcair oirn, agus aom ar cridheachan a chum an lagh so do choimhid.

*Ministeir*, Na dean gaduigheachd.

*Pobul.* A Thighearna dean tròcair oirn, agus aom ar cridheachan a chum an lagh so do choimhid.

*Ministeir.* Na tabhair fianuis bhrèige 'n aghaidh do choimhearsnaich.

*Pobul.* A Thighearna dean tròcair oirn, agus aom ar cridheachan a chum an lagh so do choimhid.

*Ministeir.* Na sanntaich tigh do choimhearsnaich; na sanntaich bean do choimhearsnaich, no òglach, no bhan-oglach, no dhamh, no asal, no aon ni a '*s* le do choimhearsnach.

*Pobul.* A Thighearna tha sinn guidhe ort, dean tròcair oirn, agus sgriobh an lagh so uile ann ar cridheachan.

¶ An ſin leanuidh aon do 'n da urnuigh ſo air ſon an Righ, air do 'n t-Sagart bhi na ſheaſamh mar bha e roimhe, agus ag radh,

*Deanamaid Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachduich, aig am bheil do rioghachd bith-bhuan, agus do chumhachd gun tomhas; dean tròcair air an eaglais gu h-iomlan, agus riaghluich cridhe do ſheirbneiſich thaghta Deorſa ar Righ agus ar fear riaghluidh, chum, (air dha-ſan a thuigſin co d' an ſeirbheiſich è) gu 'n iarr è t-onair agus do glòir oſcion gach uile nithe; agus gu 'n d'thoir ſinne agus uile iochdarain (a' ſmuainteachadh gu cubhaidh co uaithe ata ughdaras aige) ſeirbheis, urram, agus geil umhla dha gu fìrineach, annad-ſa, agus air do ſhon-ſa, a reir t-ordugh agus t-fhocail bheannuichte, trid Joſa Crioſd ar Tighearna, ata beo agus aig riaghladh gu brath maille riut-ſa, agus ris an Spiorad naomh, aon Dia ſaoghal gun chrich. Amen.

¶ *No,*

A Dhe uile chumhachdaich agus ſhiorruidh, tha t-fhocal naomh a' teagaſg dhuinn, gu bheil cridheachan righrin fo d' ſtiurradh agus fo d' riaghladh, agus gu bheil thu 'g an orduchadh agus 'g an iompochadh mar is fearr a chithear do d' gliocas diaghraidh fein; guidhimid gu h-umhla ort gu 'n ſtiuradh agus gu 'n riaghladh tu croidhe Dheorſa do ſheirbheiſeach, ar Righ agus ar n uachdaran, chum 'na uile ſmuaintibh, briathraibh, agus gniomharaibh, gu 'm bi è do ghna aig iarruidh t-onair agus do glòir, agus gu' bi è durachdach a chum am pobul a chuir thu fo chùram a ghleidheadh, ann ſai'bhreas ſioth-chaint, agus an diaghachd. Deonuich ſo, O Athair thròcairich, air ſgà do Mhic ghradhuich Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

¶ *An ſin a deirear urnuigh an la. Agus air ball an deigh na h-urnuigh, leabhuiah an ſagairt an litir, ag radh.* Ata 'n litir [no chuibhrin do 'n ſgriobtuir a dh' orduicheadh air ſon na litir] ſgriobhte an ſa —— chaibdeal do —— a' toiſeach aig an —— rann. *Agus nuair chriochnuicheas an litir, a deir ſe,*

s'è

'sè ſo deireadh na Litir. *An ſin leabhuidh sè an ſoiſgei l (air bhi do'n t-ſluagh uile nan ſeaſamh) aig radh,* Tha 'n ſoiſgeul naomh ſgriobhte ann ſa —— chaibdeil do —— a toiſeach aig —— rann. *Agus air criochnachadh an t-ſoiſgeul, a deirear no ſeinnir a chrèud a leanas air bhi do 'n phobul nan ſeaſamh, mar bha iad roimhe.*

CReidim ann Dia an tAthair uile chumhachdach, Cruithfhear neimh agus talmhain, agus nan uile nithe faicſionach agus neo-fhaicſionach: Agus ann aon Tighearna Joſa Crioſd, aon Mhac geinte Dhe, do ghineadh le Athair roimh' na h-uile ſhaoghail, Dia do Dhia, Solus do Sholus, Dhia fior do Dhia fior, Geinte cha n ann deanta, Air bhi dha do dh' aon ſubſtaint ris an Athair, leis an d' rinneadh na h uile nithe: neach a thainig a nuas o neamh air ar ſoin-ne daoine agus air ſon ar ſlainte, agus do ghabh coluin leis ann Spiorad Naomh do 'n Oigh Muirre, agus do rinneadh na dhuine, agus mar an ceudna chèuſadh air ar ſoin-ne fo Phonſius Pilat. Dh' fhuiling ſè agus dh' adhlaiceadh è, agus an treas la dh-èirich ſè rithiſt do reir nan ſgriobtuireadh, agus chaidh è ſuas air neamh, agus ata ſè na ſhuidhe air deas-lamh an Athar. Agus thig ſè aris le glóir a thoirt breath araon air na beodhaibh agus air na mairbh: agus cha bhi crioch air a rioghachd.

Agus Creidim ann ſan Spiorad Naomh, an Tighearna agus fear-tabhairt beatha, ata teachd o 'n Athair agus o 'n Mhac, do am bheil adhradh agus gloir air an tabhairt maille ris an Athair agus ris a Mhac, a labhair leis na fhàidhibh. Agus creidim aon eaglais choitchionn agus abſtolach. Aidichim aon baiſte chum maitheanas peacaidh, agus tha ſùil agam ri eis-eirigh na marbh, agus ri beatha an t-ſaoghail ata re teachd. Amen.

¶ An ſin inſidh a' Miniſteir do 'n pobul ciod na laeth naomh no na laeth traiſg ata ri choimhid s an t-ſeachdainn a leanas. Agus ann ſin mar an ceudna (ma 'ta aodhbhar ann) bheirear fios mu 'n Chomanach; agus bheirear na gairmana poſaidh; agus leubhbhar gearan nam bochd, ſia'nuiſin, a ſcaoin-eaglais. Agus cha bhi ni air bith air a ghlaodhuich no air a dheanamh follaſach s an eaglais, ann am na ſeirbheis dhiaghaidh, ach leis a Mhiniſteir: no aon ni leiſin, ach na 'ta air chuir ſeas ann righailtibh an leabhair ſo, no air aithne leis an Righ, no le uchdaran eaglais an aite.

¶ An ſin leanaidh an t-ſearmoin no aon do na hoimilidh a chuireadh amach a cheana, no chuirear amach an deigh ſo le h-ughdaran.

¶ An ſin pillidh an Sagart gu bord an Tighearna, agus toiſichidh ſe an ofrail, aig radh aon no t-uille do na h-earruimbh ſo leanas, mar a chi e iomchuidh.

GU ma h ann mar ſin a dhealruicheas bhur ſolus ann làthair dhaoine, chum as gu faic iad bhur deadh oibridh, agus gu toir ſiad glóir do bhur n Athair ata air Neamh. *Mhat*. v. 16.

Na taiſgibh dhuibh fein ionmhais air an talamh, far an truall a' mhiol chrion agus a' mheirg è, agus far an cladhaich na meirlich a ſtigh agus an goid iad. Ach taiſgibh ionmhais dhuibh fein air neamh, far nach truaill a' mheirg, agus nach cladhaich, agus nach goid na meirlich. *Mhat*. vi. 19, 20.

Uime ſin gach uile ni bu mhiann libh daoine a deanamh dhuibh, deanaibſe a leithid dhiobhſin mar an ceudna: oir is è ſo an lagh agus na faidhe. *Mhat*. vii. 12.

Ni h è gach uile neach a deir riumſa A Thighearna, a Thighearna, a theid a ſteach do rioghachd nèimh': ach an ti do ni toil m' Atharſa ata air neamh. *Mhat*. v. 21.

Agus ſheas Saccheus agus a dubhairt ſè ris an Tighearna, Fèuch, a Thighearna, 'ta mi toirt leth mo mhaoin do na bochdaibh: agus ma thug mi aon ni o neach air bith le caſaid bhrèige, bheiream *dha* a cheithir uiread. *Luc*. xix. 8.

Co theid chum cogaidh uair air bith air a choſtus fein? co a phlanndaicheas ſion-ghàra', agus nach ith d'a thora'? no co bheathaicheas treud, agus nach blais do bhainne an treud? 1 *Cor*. ix. 7.

Ma chuir ſinne nithe ſpioradail dhuibhſe, an ni mór è ma bhuaineas ſinn bhur nithe feòlmhor? 13, 14.

Nach 'eil f hios agaibh gu bheil iadſan, a 'ta ſaoithreachadh mu thimchioll nithe naomha, air am beathachadh *le nithibh* an teampuill? agus iadſan a 'ta frithealadh do 'n altair, gu bheil iad nan luchd co' pairt ris an altair? Agus mar ſin dh' orduich an Tighearna ſos dhoibhſin a 'ta ſearmonachadh an t ſoiſgeul, an teachd-ann-tir f haghail o 'n t ſoiſgeul. 13, 14.

An ti a chuireas gu gann, buainidh sè gu gann mar an ceudna: Agus an ti a chuireas gu pailt', buainidh sè gu pailt' mar an ceudna. *Thugadh* gach duine *uaithe* reir rùin a chroidhe; na b'ann an doilgheas, no le h eigin: oir is toigh le Dia an neach a bhèir uaithe gu ſuilbhir. 2 *Cor*. ix. 6, 7.

Pairticheadh

Pàirticheadh an neach a 'ta air a theagaifg fan fhocal, ris an neach a 'ta 'ga theagafg, ann fna h uile nithibh maithe. Na meallar fibh; cha deanar fanoid air Dia: oir ge b'è ni a fhiol chuireas duine, an ni ceudna buainidh sè. *Gal.* vi. 6, 7.

Reir mar ata fath againn, deanamaid maith do na h uile dhaoinibh, ach gu h àraid dhoibhfin a 'ta do theaghlach a' chreidimh. 10.

Ach is buannachd mhòr an diadhachd maille re bhi toilichte. Oir cha d' thug finn ni air bith *leinn* do 'n t faoghal, agus *is* foilleir nach urradh finn ni fam bith thoirt as. 1 *Tim* vi. 6, 7.

Thoir àithne do na daoinibh a 'ta faibhir fan t faoghal fo, iad a bhi ealamh gu roinn, co'-pàirteach; a' tafgaidh fuas doibh fein, ann an ftòr, deadh bhunadh fa chomhair an àm re teachd, chum 's gu 'n dean iad greim air a' bheatha mhairtheanaich. 17, 18, 19.

Ni bheil Dia mi-cho'thromach, gu 'n di-chuimhnicheadh è obair agus faothair bhur gràdh, a nochd fibh thaobh ainme-fin, 'm feadh gu 'n d' rinn fibh fritheal adh do na naomhaibh, agus gu bheil fibh a' fritheal adh. *Eabh.* vi. 10.

Ach na di-chuimhnichibh maith a dheanamh, agus co'-roinn, a thoirt uaibh: oir ata an leithide fin do ìobairtibh taitneach do Dhia. *Eabh.* xiii. 16.

Ge b'è neach aig am bheil maoin an t faoghal fo, agus a chi a bhràthair ann uireafbhuidh, agus a dhruideas a chroidhe 'n a aghaidh, cionnas ata gràdh Dhe a' gabhail comhnuidh ann-fan? 1 *Join* iii. 17.

Tabhair deirc do d' mhaoin, agus na tiontadh t-aghaidh gu brath o dhuine bochd air bith, agus an fin cha bhi gnuis an Tighearna air a pilleadh air falbh uait-fa. *Tob.* iv. 7.

Bi tròcaireach a reir do chomais. Ma 'ta mòran agad, thoir feachad gu pailt. Ma 'ta beagan agad, dean dichiol chum cuid do 'n bheagan fin thoirt feachad gu fuilbhear: oir mar fin cruinichidh tu dhuit fein deagh thuarafdal ann la na h airc. *Tob.* iv. 8, 9.

An ti do ni iochd air a bhochd tha è toirt an iafad do 'n Tighearna: agus fèuch a ni do bheir e feachad, bithidh fi air a' phaigheadh dha rithift. *Seanr.* xix. 17.

Is beannuichte a' neach do ni folar air fon an duine thinn a-

gus an f heumaich : faoruidh an Tighearn è ann am trioblodi. *Salm* xli 1.

¶ 'Nuair a bhios na focail so 'g an leughagh, gabhuidh na Deacona agus feanoirean na h-eaglais, no daoin' iomchuidh eile a dh' orduicheadh a chum na cuife fin, an deirc air fon nam bochd, agus crabheadh eile a' phobuil, ann a' meis eireachdail, is çoir do 'n fgireachd a cheannach air fon an f heum fin ; agus bheir iad e gu h-uramach a dh' ionfuidh an t Sagairt, neach a chuireas a lathair e gu h-iriofal, agus a chuireas air a bhord naomh e.

¶ Agus a' nuair a bhios comanach ann, an fin cuiridh an Sagart 'air a bhord urrad arain, agus f hiona a fhaoileas e ni gnothach. Agus tareis fin a dheanamh, their an Sagart.

Deanamaid urnuigh air fon ftaid iomlan eaglais Chriofd ata cogadh ann fo air talamh.

A Dhe uile chumhachdaich agus mhairtheanaich, do theagaifg dhuinne le t'Abftal naomh urnuigh agus achanuich a dheanamh, agus buidheachas a thoirt air fon nan uile dhaoine ; guidhemid ort gu h iriofal [gu'n § gabhadh tu ri ar deirc agus r' ar ofrailibh agus] gu 'n gabhadh tu gu ro thròcaireach r' ar n-urnuighean, ata finn a' toirt fuas do d' mhorachd dhiadhaidh, a' guidhe ort gu'n lionadh tu an eaglais choitchionn a ghna le fpiorad na f irinn, na h-aonachd, agus na fith : agus deonuich an dream fin uile ata 'g aideachadh t'ainm naomh, gu'n aontuich iad le cheile ann am f'irinn t'-fhocail Naoimh, agus gu' n caith iad am beatha ann aonachd agus ann gradh diadhaidh. Guidhemid ort mar an ceudna, gach uile Riogh, priunfadh, agus uachdaran Criofduidh a dhion agus a fhaoradh ; agus gu h-araid do fheirbheifeach Deorfa ar Righ ; chum gu'm bi finn air ar riaghladh gu diaghuidh agus gu fuaimhneach fuidh fin; agus deonuich d'a chomhairle uile,agus do gach neach ata ann ughdaras fuidhe, gu'n dean iad ceartas gu firinneach agus co-thromach, chum peanas a dheanamh air aingeachd agus dubhailc ; agus a chumail fuas t'f hir chreideamh-fa agus fubhailc. O Athair neamhuidh, tabhair gràs do gach Eafbuig agus do gach minifteir; chum gu'm foilfich iad t' f hocal fior agus beothail, ar aon le 'n teagafg agus le 'm beatha, agus gu 'm fritheal iad do fhacramaintean

§ Mur 'eil deirc no ofrail ann, an fin bidh na focail [gu'n gabhadh tu r' ar deirc agus r' ar ofrailibh] air am fagail a' mach gun radh.

Shacramaintean naomh gu ceart agus gu cubhaibh; agus tabhair do ghràs neamhuidh do d' phobul uile; agus gu h-araid do 'n chomhthional ata làthair ann so; chum gu 'n eisd agus gu 'n gabh iad t'-fhocail naomh le cridhe màcanta agus le h-urram dligheach, a' deanamh seirbheis fhirinneach dhuit ann naomhachd agus ann am fireantachd air feadh uile làeth am beatha. Agus guidhemid gu ro-umhla ort do d' mhaitheas, O Thighearna, co-fhurtachd agus cobhair a thoirt do 'n dream sin uile, ata ann trioblaid, am bròn, ann dioth, ann easlaint, no ann cruaidh-chàs air bith eile ann sa' bheatha dhiombuan so. Agus mar an ceudna, beannuichemid t'ainm naomh, air son do sheirbheisich uile a dh'fhag a bheatha so ann a d' chreidimh agus ann a t' eagal: a' guidhe ort gràs a thoirt dhuinn, an eisimplair mhaith do leanmhuinn, chum gu 'm bi sinn n' ar luchd co-pairt maille riusan do d' rioghachd neamhuidh. Deonuich so, O Athair, air sgà Iosa Criosd ar n' aon Eidir-mheadhonfhear agus fear-tagradh. Amen.

¶ A nuair a bheir a Ministeir fios mu'n chomanach Naomh a chumail (nì a nì se do ghna air an domhnach no air an la Naomh a 's faigse dha roimhe) an deigh na Searmain no na Homailidh a chriochnachadh, leughaidh se an earrail so à leanas.

A Mhuintir ionmhuinn, air an ——— is faigse, tha mhiann orm, le comhnadh Dhe, sacramaint ro sholasach, Cuirp agus Fòla Criosd a fhritheala do 'n dream sin uile bhios gu diaghaidh agus gu crabhach deas mu choinnibh; gu bhi air a gabhail leo-san mar chuimhne air a chèusadh agus air a bhàs mòrthoiltineach-san, leis am faigh sinne amhain maitheanas ann ar peacaidh, agus leis a'bheil sinne air ar deanamh n'ar luchd copairt do rioghachd neamh. Uime sin is se ar dleasdanas buidheachas ro iorasail agus o 'r cridhe a thoirt do'n Dia uile chumhachdach ar n-Athair neamhuidh, do bhri gu 'n d'thug è a Mhac ar Slanuifhear Josa Criosd, cha 'n è 'mhain a chum basuchadh air ar son, ach mar an ceudna chum a bhi na lòn agus theachd antir Spioradail dhuinn an s an t Sacramaint naomh sin. Do bhri gu bheil i na' nì co diaghaidh agus co solasach dhoibh-sin a ghabhas ì gu h-iomchuidh, agus co chunartach dhoibh-sin a ghabhas a dhanadas a gabhail gu mi-iomchuidh, 's è mo dhleasdanas earalachadh oirbh san àm so, smuainteachadh air meudachd an rùn-diamhair naomha sin, agus an cunnart mòr ata 'na ghabhail gu mi iomchuidh, agus bhur cogaisin fein a rannsuchadh, agus a cheasnuchadh, (agus cha'n ann

gu faoin, agus mar a ni luchd-mealluidh Dhe ;) ach do chum gu 'n d' thig finn naomh agus fior ghlan a dh' ionfuidh a leithid fo do chuirm neamhuidh. ann fan eadach phòfaidh at air iarruidh le Dia ann fan fcriobtuir naomh, agus gu 'm bi finn air ar gabhail n' ar luchd co-pairt iomchuidh do'n bhoid naomh fin.

Is ì an t-flighe agus an doigh chum fo a dheanamh ; air thùs, bhur beatha agus bhur bèufan a cheafnuchadh a reir riaghailt aitheanta Dhe ; agus ciod air bith ann fan faic fibh gu 'n do chiontaich fibh ann toil, am focal, no ann gniomh, ann fin deanuibh caoidh air fon bhur peacaidh fein, agus aidichibh do 'n Dia uile chumhachdaich, le làn rùn bhur beatha a leafuchadh. Agus ma bheir fibh fainear gu bheil bhur ciontaidh cha n'e 'mhaim ann aghaidh Dhe, ach mar an ceudna an aghaidh bhur coimhearfnuich, an fin ni fibh reite riu, air bhi dhuibh ullamh gu paidh agus dioladh a dheanamh a reir bhur comais air fon gach uile ana-co'throm agus eacoir a rinn fibh air neach air bith eile : agus air bhi dhuibh ullamh mar an ceudna gu maithea'nas thoirt do dhaoin' eile a rinn lochd oirbh, mar a b'aill leibh maitheanas fhaghail o Dhia ann bhur cionntaidh fein ; oir mar dean fibh fo, cha dean an Comanach naomh a ghabhail ni air bith ach bhur damnadh a mheudachadh.

Air an aobhar fin ma 'ta neach air bith agaibh na fhear-toilbheum do Dhia, na fhear-toirmifg no na fhear fgainnil air fhocal, na adhaltranach, no ma 'ta fe a' mio-ruin, no am farmad, no ann cionnta mòr air bith eile ; deanuibh aithreachas o bhur peacaibh, neo na tigibh chum a bhuird naomha fin, air eagal tarèis duibh an t-Sacramaint naomh a ghabhail, gu'n d' theid an diabhol a fteach annaibh, mar a chaidh fe ann Judas, agus gu 'n lion è fibh do 'n uile olc, agus gu'n toir è fibh gu fgrios cuirp agus anama.

Agus do bhri gu bheil è fèumail nach tigeadh duin' air bith a dh' ionfuidh a chomanaich naomh, ach le lan dòchas ann tròcair Dhe, agus le cogais fhuamhneach ; air an aobhar fin, ma 'ta neach air bith agaibhfe nach urrain fois thoirt d'a chogais fein ann fan ni fo, ach aig am bheil feum air tuille folais no comhairle ; thigeadh è 'm ionfuidh-fe, no dh' ionfuidh minifteir eigin eil glic agus foghlamhta ann am focal De, agus fosgladh fe a bhròn, chum le minifteileachd focal naomh Dhe gu 'm faigh fe tairbhe an fhuafglaidh eaglais, maille ri feala

agus

agus ri comhairle Spioradail, chum fois thoirt da chogais, agus a chum gach teagamh agus amharas a chuir air cùl.

¶ No ma chi e an sluagh neo churamach ma theachd a dh' ionsuidh a chomanaich naomh, ann aite nam briathra a chuaidh seachad, deanadh e feum do'n 'earail so.

A Bhraithre ro gràdhach, air an ——— tha mhiann orm, le gras De, suipeir an Tighearna a fhritheala; a dh' ionsuidh a' bheil mi toirt cuire dhibhse uile ata lathair ann so, ann ainm Dhe, agus a guidhe oirbh air sga an Tighearn Josa Criosd, nach diult sibh teachd da h-ionsuidh, air bhi dhuibh air ar gairm agus air bhur cuireadh co ghradhach le Dia fein. Ata fios agaibh cia muladach agus mi chaoi'neil a' ni so, nuair a dheasuich duine cuirm shaibhir, agus a chodaich è bhòrd leis gach uile ghne lòin, o's nach 'eil nì air bith a dh' uireasbhuidh ach na h-aoidhean a shuidhe sios, agus gidheadh gu'n diultach an dream ata air an gairm (gun aobhar air bith) gu ro mhithaingeil teachd a chum na feisde. Co agaibhse air nach bìodh fearg ann leithid so do chùis? co nach smuainticheadh gu'n d' rinneadh ana-co'throm agus eacoir mhòr air? Uime sin a mhuintir mo ghraidh ann Criosd; thugaibh deagh aire, air eagal le tarrainn air ais o'n t-Suipeir Naomh so, gu'm brosnuich sibh fearg Dhe 'n 'ur n-aghaidh fein. Is furas do dhuine a radh, cha ghabh mi an comanach, do bhri gu bheil mi air mo chumail air m' ais le gnothaichibh saoghalta. Ach cha 'n 'eil a leithid so do leith-sgeulaibh co furas a gabhail, agus co ceaduichte am fia'nuis De. Ma deir duine air bith, tha mi m' pheacair ro mhòr, agus air an aobhar sin tha eagal orm teachd. C' air son ma seadh nach dean sibh aithreachas agus nach leasuich sibh? A nuair ata Dia 'g ar gairm, nach na leibh a radh nach tig sibh? A nuair bu choir dhuibh pilleadh a dh' ionsuidh Dhe, an gabh sibh bhur leith-sgeul, agus an abair sibh nach eil sibh ullamh? Smuintichibh gu dùrachdach annaibh fein cia beag am feum a ni leithidibh sin do shaobh leith-sgeulaibh am fia' nuis De. A Mhuintir ad do dhiultan chuirm san t-Soisgeul, do bhri gu'n do cheannuich iad fearran, no gu 'm b' ail leo 'n daimh a dhearbhadh, no do bhri gu 'n do phòs iad, cha do ghabhadh an leith-sgeul air an doigh sin, ach mheasadh nach b' airidh iad air an fheisd neamhuidh. Bi misè ullamh air mo thaobh fein, agus a reir m' oifig, tha mi toirt cuireadh dhuibhse ann ainm Dhe, tha mi gairm

gairm oirbh as leith Chriosd, tha mi a sparradh oirbh, mar is ionmhuin leibh bhur slainte fein, gu 'm bi sibh n' ar luchd co-pairt do'n chomanaich naomh so, agus mur dh'aontaich Mac Dhe, anam a thoirt suas air a chrann-cheusa air son ar slainte ne, mar sin se ar dleasdanas an comunach a' aghabhail mar chuimhneachan air iobairt a bhais-sin, mar a dh' aithn'è fein; agus ma ni sibh dearmad air so do dheanamh, smuaintichibh agaibh fein, cia mòran eacoir a ni sibh air Dia, agus cia mòr am peanasata 'n crochadh os bhur ceann air a shon; nuair a dh'anas sibh gu toileach air 'ur n ais o bhord an Tighearna, agus a sgaras sibh sibh-fein o 'ur braithribh, ata teachd gu 'm beathachadh air a chuirm do 'n bhiodh ro neamhuidh sin. Ma bheir sibh na nithe so gu dùrachdach fáinear, le gràs De pillidh sibh gu h-inntin is fearr: agus a chum so a chosnadh dhuibh-se cha sguir sinn-ne o dheanamh ar n achanuich umhla ris an Dia uile chumhachdach ar n-Athair neamhuidh.

¶ An am frithealadh a chomanaich, air bhi do 'n luchd comanaich air an suidheachadh gu h-iomchuidh chum an t-Sacramaint naomh do ghabhail, their an Sagairt an earail so.

A Mhuintir ionmhuinn ann s an Tighearna, sibhse air a bheil a mhiann teachd a dh'ionsuidh comanach naomh cuirp agus fola ar Slanui'f hear Criosd, feumaidh sibh thoirt fai'near cionnas ata a Naomh Pòl aig earlachadh air gach uile neach iad fein a rannsachadh agus a cheasnuchadh gu dùrachdach, mu 'n gabh iad do dhanadas itheadh do 'n arran sin, agus òl do 'n chupan sin. Oir mar ata an t-sochair mòr, mu ghabhas sinn an t-sacramaint naomha sin le cridhe fior aithreachail agus le creidimh bheo, (oir an sin ithidh sinn feoil Chriosd, agus òluidh sinn fhuil air mhodh spioradail, an sin gabhuidh sinn comhnuidh ann an Criosd, agus Criosd annain-ne tha sinn mar aon maille ri Criosd, agus Criosd maille ruinn-ne:) mar an ceudna ata 'n cunnart mòr, mu ghabhas sinn an t-sacramaint gu neo iomchuidh. Oir an sin ata sinn ciontach do chorp agus do fhuil Chriosd ar Slanui'f hear; tha sinn aig ithadh agus aig òl ar domnadh fein, gun smuainteachadh air corp an Tighearna; tha sinn a' lasadh fearg Dhe 'n ar n-aghaidh fein; tha sin 'g a bhrosnuchadh gu plaigh a chuir oirn le h-iomad easlaintibh, agus le iomad gne bàis. Air an aobhar sin a bhraithre, thugaibh breith oirbh fein, chum nach tugadh an Tigearna breith oirbh; deanuibh fior aithreachas air son'ur peacanna a chuaidh seachad; biodh creidimh beo agus diongalta agaibh ann Criosd ar Slanui'f hear; leasuichibh bhur beatha,

beatha, agus bithibh ann gràdh iomlan ris na h-uile daoine, mar ſin bithidh ſibh 'nair luchd co-pairt iomchuidh do na rùin-diamhair naomha ſin. Agus os gach nì feumaidh ſibh buidh-eachas umhla agus cridheil a thoirt do Dhia an t-Athair, a Mac, agus a Spiorad naomh, air ſon ſaorſa an tſaoghal trid bàs a-gus fulangas ar Slanui'f hear Crioſd, ata maraon na Dhia agus na dhuine, neach a dh' iſlich è fein eadhoin gus à bhàs air a chrois, air ar ſoinne peacaich thruagh, a bha 'n ar luidh ann dorchadas agus an ſgail a bhàis, chum gu 'n deanadh è ſinn-ne 'n air cloinn do Dhia, agus gu 'n arduicheadh è ſinn gu beatha ſhiorruidh. Agus a chum gu 'm biodh cuimhn' againn do ghna air gràdh ro mhòr ar Maighiſtir, agus ar n' aon Slanui'-f hear Joſa Crioſd, mar ſo a' baſuchadh air ar ſon, agus air na ſochairean do-aireamh a choiſin è dhuinn le dòrtadh ſhola phrì-ſeil; dhòrduich agus chuir e air chois rùin dhiamhair naomh mar dhearbhabh ait a ghràdh, agus a chum co'f hurtachd mòr gun chrich dhuinne. Air an aobhar ſin thugamaid dha-ſan maille ris an Athair, agus ris an Spiorad naomh, (mar ata dh'ſhia-chaibh oirn) gna bhuidheacheas, 'g ar ſtreachda fein ſios gu h-iomhlan d'a thoil agus d' thogradh naomha-ſan, agus a' cur romhainn ſeirbheis a dheanamh dha-ſan am f ìreantachd, agus am f ìor naomhachd feadh uile laithibh ar beatha. Amen.

¶ An ſin their an Sagart ris an dream a thig a ghabhail a chomanaich naomh.

SIbhſe ata deanamh aithreachas ſior agus dùrachdach air ſon bhur peacaidh, agus ata an gràdh agus ann carthanachd ri 'r coimhearſnuich, agus air a bheil a rùn beatha nuadh a chaithe, a leantuin aitheantan Dhe, agus a ſhiubhal o ſo mach 'n ſhlighibh naomha-ſan; thighibh am fogas le creidimh, agus gabhuibh an t-ſacramaint naomh ſo chum bhur co'-f hurtachd agus deanuibh bhur n aidmheil umhla do 'n Dia uile chumh-achdach, 'g ar leigeadh fein air bhur glùinibh gu h-irioſal.

¶ An ſin a deanar an aidmheil chumanta ſo le h aon do na Miniſteiribh, ann ainm na muintir ſin uile air a bheil a mhian an comanach naomh a ghabhail, air bhi dha-ſan agus do 'n phobul uile air an gluinibh gu hirioſal, agus aig radha,

A Dhe uile chumhachdaich, Athair ar Tighearn Joſa Crioſd, a Chruith-f hear nan uile nithe, a Bhreitheamh nan uile dhaoine; tha ſinn ag aideachadh agus ag caoidh ar peacaidh

agus ar n-aingeachd lionmhòr, a rinn ſinn o àm gu h-àm gu ro uamhara, le ſmuainte, le focal, agus le gniomh, an aghaidh do mhòrachd dhiaghaidh, a broſnuchadh t-fheirg agus do chorruich gu ro cheart n' a' ar n-aghaidh fein. Tha aithreachas dùrachdach, agus tha bron cridhe oirn air ſon ar mi-ghniomhara; tha 'n cuimhne a cur doilgheas oirn tha an uallach do-fhulang. Dean tròcair oirn, dean thròcair oirn, Athair ro thròcairich; air ſon do Mhic ar Tighearn Joſa Crioſd, maith dhuinn gach ni chuaidh ſeachad; agus deonuich gu 'n dean ſinn gu bràth an deigh ſo ſeirbheis dhuit agus do thoileachadh ann nuadhachd beatha, chum glòir agus onoir t-ainm, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

¶ An ſin ſeaſuidh an Sagart ſuas (no an t eaſbuig air bhi dha làthair) agus air tiontadh dha ris a' phobull labhruidh ſe am ſuaſgladh-eaglais ſo.

A Dia uile chumhachduich ar n' Athair neamhuidh, a gheall d' a mhòr tròcair maitheanas peacaidh dhoibh-ſin uile a philleas da ionſuidh le h-aithreachas cridhe, agus le fior chreidimh; gu 'n deana ſe tròcair oirbh, gu 'n tugadh è maitheanas dhuibh, agus gu 'n ſaoradh è ſibh o bhur n' uile pheacaid gu 'n daingnicheadh è ſibh ann ſan uile mhaitheas, agus gu 'n tugadh è ſibh gu beatha ſhiorruidh, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

¶ An ſin their an Sagart.

Cluinnibh na briathra ſòlaſach ata ar Slànui'fhear Crioſd a' labhairt ris gach neach a philleas gu fìrineach 'na ionſuidh:

THigibh a' m'ionnſuidhs' uile ata re ſaothar, agus fui' throm uallaich, agus bheir miſe ſuaimhneas dhuibh. *Mhat.* xi. 28.

Oir is mar ſin a ghràdhaich Dia an ſaoghal, gu 'n d' thug è a aon-ghin Mhic fein, chum 's ge b'è neach a creideas ann, nach rachadh a ſgrios, ach gu 'm biodh a' beatha ſhiorruidh aige. *Eoin* iii. 16.

Eiſdibh mar an ceudna ciod a deir Naomh Pòl.

*Is* fior an radh ſo, agus is fiu è air gach aon chor gabhail ris, gu 'n d' thainig Joſa Crioſd do 'n t ſaoghal a thearnadh pheacach. 1 *Tim.* i. 15.

Eiſdibh

Eisdibh mar an ceudna ciod a deir Naomh Eoin:
Ma peacaicheas neach air bith, 'ta fear-tagraidh againn maille ris an Athair, Iosa Criosd am firean. 1 *Ioin* ii. 1.

¶ An deigh so theid an Sagairt air aghaidh, aig radh.

Togaibh suas bhur cridheachean.

*Freag.* Tha sinn ga 'n togail suas dh' ionsuidh an Tighearna.

*Sag.* Thugamaid buidheachas d 'ar Tighearna Dia.

*Freag.* Is iomchuidh agus còir sin do deanamh.

¶ An sin tiontaidh an Sagart gu bord an Tighearna, agus a deir se.

THa è ro iomchuidh, ceart, agus na dhleasdanas ceangailt oirn, gu 'n tugamaid air gach uile àm agus ann sgach uile àite, buidheachas dhuirt-se, O Thighearna, * Athair Naomh, a Dhe uile chumhachdaich, agus shiorruidh.

* Cha bhi na focail so (Athair Naomh) air an radh air Domhnach na Trionaid.

¶ Ann so leanuidh an roimh-radh araid do reir an am, ma 'ta roimh-radh araid air bith air orduchadh; mur 'eil leanuidh air ball.

AIr an aobhar sin maille ri ainglibh agus ri ard-ainglibh, agus maille ri cuideachd nan neamha uile, molaidh agus àrduichidh sinn t-ainm glòirmhor, gu brath ga d' mhòladh, agus ag radh, Naomh, naomh, naomh, a Thighearna Dhia nan sluagh, tha neamh agus talamh làn do d' ghlòir. Glòir dhuit-se, O Thighearna a 's ro àirde. Amen.

¶ Roimhraidhe araid.

¶ Air la Nollaiç, agus seachd la na deigh.

DO bhri gu 'n tug ú Josa Criosd t-aon Mhac fein, chum a bhi air a bhreath, mar air an àm so, air ar sonn-ne; a rinneadh na fhior dhuine do bhrigh na h-Oigh Muire a Mhàthair, le oibreachadh an Spioraid naoimh, agus sin gun smal peacaidh,

chum finn-ne do glanadh o gach peacadh. Air an aobhar fin maille ri ainglibh, &c.

¶ Air la Caifg, agus feachd la na dheigh.

ACh gu h áraid ata dh' f hiachaibh oirn thufa do chliuachadh air fon eis-eirigh ghlòrmhor do Mhic Jofa Criofd ar Tighearna: oir is eifin am fior uan caifg a dh' ofraileadh air ar foinn-ne, agus a thug air falbh peaca an t-faoghail; do fgrios am bàs le bhàs fein, agus le eirigh a ris gu beatha a dh-aifig air ais dhuinn-ne beatha fhiorruidh. Uime fin maille ri ainglibh, &c.

¶ Air la Deas-ghabhail, agus feachd la na dheigh.

TRìd do Mhic ro gràdhach Jofa Criofd ar Tighearna, a dh' f hoillficheadh gu follafach d' a abftalaibh uile an deigh eis-eirigh ro ghlórmhor, agus a chuaidh 'n an fealla' fuas air neamh, a dh' ulluchadh àite dhuinn-ne; chum far am bheil eifin gu 'n rachadhmaid fuas mar an ceudna, agus gu 'n riaghluichidh-mid maille ris an glòir. Uime fin maille ri ainglibh, &c.

¶ Air Domhnach na Caingis, agus fea la na dheigh.

TRid Jofa Criofd ar Tighearna; an ti do reir a ghealla ro f hìrinich, a chuir an Spiorad naomh a nuas o neamh, mar air an am fo, le mór f huaim obann, mar gu 'm biodh gaoth thrèun, ann cofamhlachd teangana tèinteach, a teachd air na h-abftolaibh, 'g an teagaifg, agus 'g an treorachadh dh' ionfuidh gach uile f hìrinn, a' tabhairt dhoibh araon gibht iomad caint, agus mar an ceudna danachd chum an foifgeul dó fhearmonachadh do na h-uile chinnich gu bunailteach le teas ghradh, leis an tugadh finn-ne amach a' dorchadas, agus a' mearachd a chum foluis glan agus fior eolas ort-fa, agus air do Mhac Jofa Criofd. Uime f n maille ri ainglibh, &c.

¶ Air Feifd na Trionaid amhain.

THufa ata a t-aon Dia, a t aon Tighearna; cha n' ann a t-aon phearfa amhain, ach trì pearfa ann aon fubftaint. Oir a' nì fin ata finn a' creidfin mu ghlòir an Athar, tha finn

a

a' creidſin a' nì ceudna mu ghlóir a Mhic, agus an Spioraid naoimh, gun eidir-dheallachadh no neo choimeas air bith. Air an aobhar ſin maille ri ainglibh, &c.

¶ An deigh gach aon do na roimh-raidhe ſo, air ball a deirear no ſeinnear,

AIr an aobhar ſinn maille ri ainglibh agus ri ard-ainglibh, agus a maille ri cuideachd nan neamha uile, molaidh agus árduichidh ſin t-ainm glóirmor; gu brath ga d' mhóladh, agus ag radh, Naomh, naomh, naomh, a Thighearna Dhia nan ſluagh, tha neamh agus talamh lan do d' ghloir. Gloir dhuit-ſe, O Thighearna a 's ro airde. Amen.

¶ An ſin air do 'n t-Sagart a bhi air a ghluinibh aig bord an Tighearna, their ſe 'n urnuigh ſo a leanas, aun ainm na muintir ſin uile a ghabhas an Comanach.

O Thighearna throcairich, cha 'n 'eil ſinn a gabhail a dhanadas teachd a dh' ionſuidhe do bhuird-ſe, an earbſa r'ar fìreantachd fein, ach ri d' throcairean mór agus lionmhor. Cha 'n fhiu ſinn urrad an ſpruilleach ata fo d' bhord a thional. Ach is tu-ſa an Tighearna ſin, leis an cleachda bhi do gna trocaireach; uime ſin a Thighearna ghràſail, deonuich dhuinn feoil do Mhic ghrádhuich Joſa Crioſd itheadh, agus fhuil o'l, air doigh gu 'm bi ar cuirp pheacach air an deanamh glan le chorp-ſan, agus ar n' anamaibh air an ionlad trid fhuil ro prìſeil-ſin, agus gu 'n gabhadhmaid gu brath comhnuidh ann ſan, agus eiſin annainne. Amen.

¶ Nuair a chuireas an Sagart an ordugh (air bhi dha na ſheaſamh fa choinne a bhuird) an t aran agus an fion, air doigh gu 'm feud è na 's deiſeadh agus na 's uramach an t-aran a bhriſeadh ann làthair a phobuil, agus an copan a ghlac 'na lamhaibh, their ſe urnuigh a' chaiſrigeadh, mar a leanas.

A Dhe uile chumhachdaich, ar n' Athair neamhuidh, a thug do d' thròcair chaomh t-aon Mhac Joſa Crioſd gu bàs fhulang air a chrois air ſon ar ſaorſa, a rinn ann ſin (le aon iobairt d'è fein a thoirt aon uair) iobairt, ofrail, agus dioladh làn, iomlan, agus foghainteach air ſon peacaidh an t-ſaoghail uile, agus a dh' orduich, agus a dh' aithn dhuinn-ne 'na ſhoiſgeul naomh buan-chuimhneachan a bhais mhor luach a chumail ſuas gus an d' thig è 'ris; tha ſinn gu ro umhla a' guidhe ort, O Athair

Athair thròcairich, èiſd ruinn; agus deonuich dhuinn-ne ata gabhail do chreutairean ſo do dh' aran agus do dh' fhion, a reir ordugh naomh do Mhic Joſa Crioſd ar Slanui'fhear, mar chuimhneachan air a bhàs agus fhulangas, gu 'm bi ſinn 'n ar luchd co-pairt d'a chorp agus d'a fhuil ro bheannuichte-ſin: Neach an ſan oidche ſin an do bhrathadh è, (*a*) ghlac ſe aran, agus nuair thug ſè buidheachas, (*b*) bhriſt ſè è, agus thug ſè da dheiſcioblibh è, aig radh, glacaibh, ithibh, 's è (*c*) ſo mo chorp-ſa, a thugadh air bhur ſon-ſa, deanuibh ſo mar chuimhneachan orm-ſa. Mar an ceudna an deigh na Suipeir, (*d*) ghabh è 'n cupan, agus a nuair a thug è buidheacheas, thug ſè dhoibh è, ag radh, òluibh uile dheth ſo, oir is (*e*) ſè ſo m' fhuilſe na Tiomna Nuadh, a dhoirteadh air bhur ſon-ſa agus air ſon mòran a chum maitheanas peacaidh: Deanuibh ſo co minic agus a dh' òlas ſibh è mar chuimhneachan ormſa. Amen.

(a) *Ann ſo is cóir do'n t Sagairt an pàtan a glacadh 'na laimh:*

(b) *Agus ann ſo an t aran a bhriſeadh:*

(c) *Agus ann ſo a lamh a chuir an arain uile:*

(d) *Ann ſo glacaidh sè an cupan 'na laimh:*

(e) *Ann ſo cuiridh ſe lamh air gach ſaothach (ma's caillis no flagan è) ann ſa' bheil fion air bith ri choiſrigeadh.*

¶ An ſin gabhuibh a' Miniſteir air tus an comanach s an da ghne, agus an ſin theibl se air aghaidh 'ga thoirt do na h-Easbuicibh, do na Sagairt, agus do na Deaconuibh air a mhodh cheudna (ma bhios neach dhiubh a lathair) agus an deigh ſin do 'n phobul uile an ordugh mar an ceudna, 'n an laimh, air bhi dhoibh uile gu h-iriosal air an gluinibh. Agus a nuair a bheir e 'n t-aran do neach air bith, their ſe,

GU 'n deana corp ar Tighearna Joſa Crioſd, a thugadh air do ſhonſa, do chorp agus t-anam a ghleidheadh chum na beatha mairtheanuich. Gabh agus ith ſo mar chuimhneachan gu 'n do bhàſuich Crioſd air do ſhon, agus beathuich air ſan ann do chridhe le creidimh agus le breithbhuidheachais.

¶ Agus a' Miniſteir a bheir an cupan do neach air bith, their ſe,

GU 'n deana fuil ar Tighearn Joſa Crioſd, a dhóirteadh air do ſhon-ſa, do chorp agus t-anam a ghleidheadh chum na beatha mairtheanaich. Ol ſo mar chuimneachan gu 'n

gu 'n do dhoirteadh fuil Chriosd air do shon, agus bi taingeil.

¶ Ma theirgeas an t-aran agus am fion coisrighte mu 'n do ghabh an sluagh uile an comanach; beannuicheadh an Sagart an tuille a reir na foirm a chuireadh sios roimhe so; a toiseach aig (Ar Slanui'f hear Criosd s an oidhche sin, &c.) air son a beannuchadh an arain; agus aig (Mar an ceudna an deigh na suipeir, &c.) air son beannuchadh d' chupain.

¶ Nuair a ghabh an sluagh uile an comanach, pillidh a Ministeir gu bord an Tighearna, agus cuiridh e gu h-urramach air a bhord suighleach na 'n eilimeintibh coisrighte, 'g a chomhdach le lion-eudach glan.

¶ An sin their an Sagart urnuigh an Tighearna, agus an pobull ag radh gach iarrtas na dheigh.

AR n' Athair ata air neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd. Deanar do thoil air an talamh mar a dheantar air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar n-aran lathail. Agus maith dhuinne ar ciontaidh, mar a mhaitheas sin dhiobhsin a chiontuicheas n-ar n-aghaidh. Agus na leig am buaireadh sinn, ach saor sinn o olc; oir is leatsa an rioghachd, agus a chumhachd, agus a ghloir, gu siorruidh agus gu siorruidh. Amen.

¶ An sin a deirear mar leanas.

O Thighearna, agus Athair neamhuidh, tha sinn-ne do sheirbheisich umhla gu dùrachdach a' guidhe air do maitheis Athaireil, gabhail gu trocaireach ri so ar n iobairt mholaidh agus bhreath-bhuidheachais; a' guidhe ort gu ro umhla gu 'n deonuich thu, trid toilteanas agus bàs do Mhic Josa Criosd, agus tre creidimh 'n a fhuil-sin gu'm faigh sinn-ne agus t' eaglais uile maitheanas 'n ar peacaidh, agus uile shochairean eile f hulaingas. Agus ann so, O Thighearna, tha sin 'g ar tairgse agus 'g ar taisbeanadh fein dhuit-se, ar n-anama agus ar cuirp gu bhi iobhairt, reasanta, naomh agus bheodhail dhuit-se; a' guidhe ort gu h-umla, gu 'm bi sinn-ne ata 'n ar luchd co-pairt do 'n chomanach naomh so, air ar lionadh le d' d' ghràs agus le do bheannachadh neamhuidh. Agus ge d' nach f hiu sinn trid lionmhoireachd ar peacaidh iobairt air bith a thoirt dhuit-se; gidheadh tha sinn a' guidhe ort gu 'n ghabhadh tu ris an dleas'nais agus ris an t-seirbheis ata dh' f hiachaibh oirn; cha 'n an meadhaigh ar toiltineas, ach a' maitheadh ar cionntaibh, trid Josa Criosd ar Tighearna; leis-sin, agus maille ris, ann aonachd an Spiorad naoimh gum biodh gach uil' o-

nair

onair agus glòir dhuitſe, O Athair uile chumhachdaich, ſaoghal gun chrìch. Amen.

¶ *No ſo,*

A Dhe uile chumhachdaich agus ſhiorruidh, tha ſinn a' toirt buidheachas dhuit o ar cridhe, gu bheil thu aig aontacha ſinne a bheathachadh, a ghabh gu cubhaidh na rùin-dhiamhair naomha ſo, le lòn ſpioradail cuirp agus fola ro phrìſeil do Mhic ar Slanui'f hear Joſa Crioſd ; agus le-ſin gu bheil ù a' toirt dearbha dhuinn' air do chaoi'neas agus air do mhaitheas d' ar taoibh-ne ; agus gu bheil ſinn n' ar fior bhuill chorporra ann an corp diamhair do Mhic, eadhoin cuideachd bheannuichte an t-ſluaigh threibh-dheireach uile ; agus gu bheil ſinn mar an ceudna n' ar n oighreachaibh tre dhóchas air do rìgheachd ſhiorruidh, trid toiltineas báis agus fullangas ro phrìſeil do Mhic gràdhuich. Agus tha ſinn gu ro umhla a' guidhe ort, o Athair neamhuidh, gu 'n cuidicheadh tu ſinn le d' ghràs, gum buanuich ſinn ann do cho-chomun naomh, agus gu 'n dean ſinn na deagh oibre ſin uile a dh' ull'uich thù dhuinn chum ſiubhal ann-ta, trid Joſa Crioſd ar Tighearna, ga 'n rabh maille riut-ſa agus ris an Spiorad naomh, gach uile onair agus glóir ſaoghal gu 'n chrìch. Amen.

¶ An ſin a deirear no ſeinnear.

GLóir do Dhia sa 'n àird, agus ſith air talamh ; deagh thoil do dhaoine. Molaidh ſin thù, beannuichidh ſin thù, bheir ſinn aodhradh dhuit, bheir ſin glòir dhuit, bheir ſinn buidheachas dhuit air ſon do mhor-ghlóir, O Thighearna Dhe, a Riogh neamhuidh, a Dhe an t-Athair uile chumhachdaich.

O Thighearna, an t-aon ghin Mhic Joſa Crioſd ; O Thighearna Dhe, Uan De, a Mhic an Athar, a bheir air falbh peacaidh an t-faoghail, dean trocair oirn. Thus a bheir air falbh peacaidh an t-ſaoghail, dean trocair oirn Thus a bheir air falbh peacaidh an t-ſaoghail, gabh ar n' urnuigh. Thus a tha a' d' ſhuidhe air deas laimh Dhe an Athair, dean trocair oirn.

Oir is tus amhain ata naomh, is tus amhain an Tighearna, is tus amhain O Chrioſd, maille ris an Spiorad naomh, is airde ann gloir Dhe an Athair. Amen.

An

¶ An sin leigidh an Sagart (no an t-Easbuig ma bhios e a lathair) leis an t-sluagh salbh leis a bheannuchadh so.

GU 'n deana sìth Dhe ata os cion gach uile thuigse, bhur cridheachan agus bhur n-inntin a choimhid ann eolas agus ann gradh Dhe, agus a Mhic Josa Criosd ar Tighearna: Agus gu 'n rabh beannuchadh an De uile chumhachduich, an Athair, a Mhic, agus an Spioraid naoimh, n' ar measg, agus gu 'n gabhadh è comhnuidh maille ribh do ghna. Amen.

¶ Urnuighean gu bhi air an 'g radh an deigh na h-ofrail, nuair nach bi comanach ann aon tuille air gach la dhuibh sin; agus feudar an radh mar an ceudna co minic 's a bhios co'throm ann, an deigh oraidhean na h-urnuigh mhaidne no fheascair, an deigh an Comanach no Liodan, mar a' chi a Ministeir iomchuidh.

O Thighearna, cuidich sinn gu trocaireach annta so ar n' achanuichibh agus ar n' urnuighean, agus aom slighe do sheirbheiseach a chum slainte shiorruidh fhoghail; ionnas a' measg uile chaochlaidh agus theagmhaisin na beatha bhásmhor so, gu 'm bi iad gu bràth air an dìon le d' chomhnadh ro gràsail agus ullamh, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

O Thighearna uile chumhachdaich, agus a Dhe bhithbuain, tha sinn a' guidhe ort, aontuich, araon ar cridheachan agus ar cuirp a stiuradh, a naomhachadh, agus a riaghladh ann ceumaibh do lagh, agus ann oibribh t-àitheantan; chum trid do dhìdean ro chùmhachdach, gu 'm bi sinn air ar teasairgin ann corp agus ann anam, ar aon ann so agus gu bràth, trid ar Tighearna agus ar Slanuighear Josa Criosd. Amen.

A Dhe uile chumhachdaich, tha sin a guidhe ort, deonuich gu 'm bi na briathra a chuala sin air an la diugh le 'r cluasaibh o 'n taobh a muigh, air an suidheachadh le d' ghràs ann ar cridheachaibh an taobh a stigh; chum gu 'n toir iad a mach annain toradh deagh chaithe beatha, gu cliu agus onair t-ainm-se, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

BI roimhain, O Thìghearna, ann ar n'uile ghniomhara, le d' chaoi'neas ro ghràſail, agus thoir air ar n-aghaidh ſinn le d' ghna chomhnadh, a chum ann ar n-uile oibre a thoiſich, a bhuanaich, agus a chriochnuich ſinn ann-ad-ſa, gu 'n toir ſinn gloir do t-ainm naomh, agus ſa dheoigh le d' thròcair gu 'm faigh ſinn a bheatha mhairtheanach, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

A Dhe uile chumhachdaich, a thobar an uile ghliocais, aig am bheil fios air ar n uireaſbhuidh mu 'n iarr ſinn, agus ar n' aineolas ann iarruidh, tha ſinn a' guidhe ort gu 'n gabhadh tu truas d' ar n' anaineachd : agus na nithe ſin nach 'eil do dhànadas againn iarruidh, chion nach airidh ſinn, agus air ſon ar doille nach urra ſinn iarruidh, dèonuich dhuinn iad air ſon diongalachd do Mhic Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen

A Dhe uile chumhachdaich, a gheall gu 'n eiſdeadh tu ri achanuichibh an dream a dh' iarras ann ainm do Mhic ; tha ſinn a' guidhe ort gu 'n aomadh tu do chluaſa gu tròcaireach d' ar n-ionſuidh-ne a rinn air an àm ſo ar n' urnuighean agus ar n-achanuich riut ; agus na nithe ſin a dh-iarr ſinn le creidimh a reir do thoil, deonuich gu 'm faigh ſinn iad gu h-èifeachdach, chum cobhairadh air ar feum, agus a chum do ghloir-ſe a thaiſbeanadh, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

AIR domhnachaibh agus air laethibh naomh eile (mur bi comanach ann) bidh gach ni ata air orduchadh aig a' chomanach air a radha, gu deireadh na h-Urnuigh chumanta [air ſon ſtaid iomlan eaglais Chrioſd ata cogadh air talamh] maille ri h-aon no tuille do na h-urnuighean ſo a chuireadh ſios ſa dheireadh roimhe ſo, a co dhunadh leis a bheannuchadh.

¶ Agus cha bhi Suipeir an Tighearn air a frithealadh, mur bi aireamh iomchuidh gu 's an comanach a ghabhail ma' ris an t-Sagart, a reir a 's mar a chi ſe ceart.

¶ Agus mur bi aſcionn fichiod pearſa s ann ſgireachd, aig am bheil gliocas an comanach do ghabhail ; gidheadh cha bhi comanach ann, mur gabh ceithir (no air a chuid a 's lugha triuir) an comanach ma' ris an t-Sagart.

¶ Agus ann an Eaglais Eaſbuic, agus ann Eaglaiſibh am bi da mhiniſteir, agus ann collaiſdibh, far am bheil moran ſhagart agus dheaconaibh, gabhuidh iad uile an comanach ma' ris an t-Sagart air na h-uile domhnach air a chuid a's lugha, mur eil aobhar reaſanta aca na aghaidh.

Agus

¶ Agus a chum gach aobhar eas-aontachd agus saobh-chreidimh, ata aig neach air bith, no dh' fheudadh a bhi aige a thaobh an arain agus an fhiona, a thoirt air falbh, is leor so, gu 'm bi 'n t-aran leithid a bhios cleachda re itheadh; ach an cruinneachd is fearr agus is gloine a dh' fheudar ata gaoireasach r'a fhaghail.

¶ Agus ma bhios a bheag air bith do 'n aran agus do 'n fhion air fhagail gun choisrigeadh, bithidh se aig a Mhinisteir gu fheum fein; ach ma bhios fuighleach an do 'n aran a chuaidh bheannuchadh, cha toirear amach as an eaglais, e ach an Sagart agus co air bith eile do 'n luchd commanaich a ghairmeas e 'n sin d' a ionsuidh, ithidh agus oluidh s' iad e gu h-urramach air ball an deigh a bheannuchaidh.

¶ Bidh an t-aran agus am fion air son a chomanaich air an shollar leis a Mhinisteir agus le luchd dreachd na h-eaglais, air costas na sgireachd.

¶ Agus thoir fainear, gu 'n gabh gach neach ata ann san sgireachd an comanach tri uairean sa' bhliadhna air a chuid a's lugha, agus uair dhiu sin a' Chaisg. Agus ni gach neach s-ann sgireachd cunntas ris a Pharson, ris a' Bhiocair, no ris a' Mhinisteir, no ris a neach no an dream ata n-ann aite gach bliadhna air a Chaisg, agus ni iad gach uile dhlighe eaglais ata gnathuichte dligheach, a phaidhe dhoibh-sin no dha-sa, is coir a phaidhe air an am sin.

¶ An deigh criochnachadh na seirbheis dhiaghaidh, bidh an t-airgiod a thugadh seachad aig an ofrail air a bhuileachadh ann leithid do dh' fheumaibh diaghaidh agus carthanach, a's a chi am Ministeir agus luchd dreachd na h-eaglais ceart. Ach mur coird iad ann so, bi se air a bhuileachadh mar a dh' orduicheas an t-uchdaran.

DO bhri gu bheil è air orduchadh s ann oifig so chum frithealadh suipeir an Tighearna, gu 'm bu chòir do 'n luchd-comanaich a ghabhail air an glùinibh (ordugh aig am bheil deagh rùn, a cialluchadh ar n' aidmheil umhla agus thaingeil air na sochairean a bheir Criosd seachad ann do 'n dream sin uile a ghabhas gu h-iomchuidh è, agus a chum a leithid do mhi naomhachadh agus a dh' eas-ordugh an sa chomanach naomh a sheachnadh, a 's a dh' fheudadh tachairt air doigh eile) gidheadh an t-eagal gu 'n gabhadh neach air bith an sleuchda so ann seadh docharach, no gu 'n deanadh è droch fheum dheth, tre ain-eolas agus anmhuineachd, no tre mhiruin agus chrosantachd; ata è air innseadh ann so, nach 'eil adhradh sa' bith air a chialluchadh leis, agus nach còir a dheanamh, do dh aran no do dh' fhion an t-sacramaint ata air an gabhail ann gu corpora, no do làthaireachd air bith chorpora fheola agus fhola natura Chriosd. Oir ata aran, agus fion na sacramaint a' fuireachd daonan nan ceart bhrigh nadurra, agus air an aobhar sin cha 'n fheadar adhradh

thoirt dhoibh, (oir b' iodhal-aodhradh ſin, nì do'm bu chòir do gach criosduigh creidmheach gràin do ghabhail) agus ata corp agus fuil nadurra ar Slanui'fhear Crioſd air neamh, agus cha n ann ann ſo ; ata è 'n aghaidh fìrinn corp nadurra Chrioſd, a bhi air an aon am an tuille a's aon àite.

---

# Frithealadh BAISTE follaſach NAOIDHEACHAN, ra gnathachadh s-ann EAGLAIS.

¶ IS coir fios a thoirt do 'n phobul, gu bheil e ro iomchuidh nach biodh baiſte air a frithealladh ach air domhnachaibh agus air laethibh naomh eile, nuair thig a chuid a's mo do ſhluagh an ceann a cheile : chum gu 'n dean an cothional ann ſin a lathair fiadhnuis, gu bheil a chlann ata air an ur bhaiſte air an gabhail a' ſteach ann aireamh eaglais Chrioſd ; agus mar an ceudna, do bhri ann am baiſteadh na cloinne gu 'm bi gach duine a bhios a lathair air a chuir ann cuimhne ciod an aidmheil a rinn e fein do Dhia ann am a bhaiſteadh. Air ſon an reuſain cheudna, is coir am baiſte do fhrithealadh ann ſan chaint chumainte. Gidheadh (ma's eigin e) fendar clann a bhaiſteadh air la air bith eile.

¶ Agus thoir fai'near, gu 'm bi aig gach leanabh gille theid a bhaiſte, da oide agus aon mhuime ; agus aig gach leanabh n-inghinn, aon oide agus da mhuime.

¶ Nuair ata clann ri bhaiſte, bheir na h-aithrichin fios do 'n Mhiniſteir an oidhch' roimhe no air a mhadain mu 'n toiſich an urnuigh mhaidne. Agus an ſin feumaidh na n-Oidichean agus na Muimeachan, agus an ſluagh, maille ris a chloinn a bhi ullamh aig an tobar bhaiſteadh, air ball an deigh an leaſan dheirrionaich aig urnuigh na maidne, no air ball an deigh an leaſan dheirrionaich aig an urnuigh fheaſcair, mar a dh' orduicheas a Miniſteir ga thoil fein. Agus air teachd do 'n t-Sagart a dh-ionſuidh an tobair bhaiſte (a bhios an ſin air a lionadh do dh-uiſge fior ghlan) agus air ſeaſamh dha ann ſin, a deir ſe,

An rabh an leanabh ſo air a bhaiſteadh roimhe ſo, no nach rabh ?

¶ Ma fhreagras iadſan, *cha rabh*, an ſin theid an Sagart air aghaidh mar a leanas.

A Mhuintir ionmhuinn, do bhri gu bheil na huile dhaoine air an ginmhuinn agus air am breith ann am peaca, agus gu bheil ar Slanui'fhear Crioſd ag radh, Nach fead neach air bith dol a ſteach do rioghachd

rioghachd Dhe, mur bi è air ath-ghinmhuin agus air a nuadh-bhreith le uifge agus leis an Spiorad Naomh; guidhim oirbh gairm air Dia an t-Athair, trid ar Tighearn Jofa Criofd, gu 'n tugadh é d' a mhòr thròcair do 'n leanabh fo, a' ni fin nach f heud a bhi aige thaobh Natuir, gu 'm bi sè air a bhaifteadh le h-uifge agus leis an Spiorad Naomh, agus air a ghabhail a fteach do dh-eaglais Naomh Chriofd, agus gu 'm bi sè air a dheanamh na bhall beo dh' ì.

¶ An fin their an Sagart,

Deanamaid Urnuigh.

A Dhe uile chumhachdaich agus fhiorruidh, a fhabhail le d' mhòr thròcair Noa agus a theaghlach ann s an airc o 'n fgrios le h-uifge, agus mar an ceudna a threoruich do phobul fein clann Ifrail gu tearuinte tre a Mhuir ruaidh, leis fin a' ciallachadh do bhaifte naomh: agus le baifteadh do Mhic ro ghràdhach Jofa Criofd ann abhuinn Jordan, a naomhuich uifge chum nigheadh deamhair peacaidh air falbh; tha finn a' guidhe ort air fon do throcairibh gun tomhas, gu n amhairc thu gu trocaireach air an leanabh fo; ionlaid è agus naomhaich è le d' Spioraid Naomh, chum air bhi dha air a fhaoradh o t-f heirg, gu 'm bi fe air a ghabhail fteach ann airc eaglais Chriofd; agus air bhi dha daingean ann creidimh, aoibhneach trè dhochas, agus fuidhghte ann gràdh, gu 'm fead è dol tre thonnaibh an t-faoghail thrioblaidich fo, chum gu 'n tig è fa dheoidh gu talamh na beatha mairtheanaich; chum riaghladh ann fin maille riutfa, faoghal gun chrich, trid Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

A Dhe uile chumhachdaich agus mhairtheanaich, comhnadh gach neach ata am feum, fear cuidicheadh gach neach a theicheas do t-ionfuidh air fon cobhair, beatha gach uile neach a chreideas, agus ais-eirigh nam marbh; tha finn a' gairm ort air fon an leanabh so, chum air teachd dha dh-ionfuidh do bhaifte naomh fa, gu 'm faigh fe maitheanas ann a pheacaidh tre aith-ghinmhuin fpioradail. Gabh è, O Thighearna, mar a gheall ù le do Mhac ro ghrádhach, ag radh, firribh, agus bidh agaibh; iarruidh, agus gheabh fibh; buailibh, agus *bidh air fhofgladh* dhuibh; Mar fin tabhair dhuinne a nis ata 'g iarruidh; faighemide, ata a' firribh; foigail an

dorus

dorus dhuinn-ne ata bualadh; chum gu 'm fuigh a' naoidhean so beannuchadh siorruidh t-ionlad neamhuidh, agus gu 'n tig è dh-ionsuidh na rioghachd shiorruidh, a gheall thu, tre Chriosd ar Tighearna. Amen.

¶ An sin seasaidh an sluagh suas, agus their an Sagart,

Eisdibh briathraibh an t-Soisgeil, a sgriobhadh le Naoimh Marc s ann deicheamh caibdeil, aig an treas rann deug.

THug iad clann og a' dhionnsuidh Chriosd, cum's gu'm beannadh sè riu; agus chronuich a dheisciobuil a' mhuintir a thug leo iad. Ach an uair a chunnairc Iosa sin, bha è ro-dhiom'-ach, agus a dubhairt se riu, Leigibh do na leanbuibh teachd a' m' ionnsuidhs', agus na bacuibh iad; oir is ann d' an leithidibh ata rioghachd Dhe. Gu deimhin a deirim ribh, Ge b'e neach nach gabh rioghachd Dhe mar leanabh beag, nach d'theid sè a steach innte. Agus ghlac sè 'n a uchd iad, agus chuir se a lamhan orra, agus bheannuich se iad.

¶ An deidh an Soisgeul a leaghadh, ni a Ministeir an earrail ghaoirid so air briathraibh an t-Soisgeil.

A Mhuintir ionmhuin, ann s an t-Soisgeul so tha sibh a' cluinntin briathran ar Slanui'fhear Criosd, gu 'n d' àithn è clann a thoirt d' a ionsuidh; cionnas a chronuich è an dream leis am b' àil an cumail uaithe: cionnas a theagaisg è do na h-uile dhaoine an neimh-chiontachd a leanmhuin. Tha sibh faicsin mar a leig è ris a dheagh thoil d' an taoibh le ghiulan agus le dheaneadas o 'n leath a' muigh; oir ghabh se iad 'n a ultaich, chuir è lamhan orra, agus bheannuich se iad. Air an aobhar sin na cuiribh se ann teagamh, ach creidibh gu dùrachdach, gu n-gabh è mar an ceudna an Naoidhean so ata lathair gu fabharach, gu n glac se è le gairdinibh a throcair, gu n-toir è dha bheannuchadh na beatha shiorruidh, agus gu n-toir è dha co-pairt d' a rioghachd bhith-bhuan. Uime sin air bhi dhuinn-ne mar so deirbhte do dheagh rún ar n-Athar neamhuidh a thaobh an naoidhean so, a dh' fhoillsich è le Mhac Iosa Criosd, agus air bhi dhuinn gun amharas air bith gu n gabh se gu fàbharach r' ar n-obair charthannaich, ann an tabhairt an Naoidhean so chum a bhaiste naomha

san,

ſan, thugamaid buidheachas dhagu creidmheach agus gu crabh-ach, agus abra'maid,

A Dhe uile chumhachdaich agus bhith-bhuan, Athair neamhuidh, bheir ſinn buidheachas ùmhla dhuit, air ſon gu 'n d-aontuich thu ar gairm gu eolas do ghràs agus creidimh ann'ad, meadhuich an t'eolas ſo ann-ain gu brath. Thoir do Spiorad Naomh do 'n naoidhean ſo, chum gu'm bi ſe air ath-bhreith, agus air a dheanamh na oighre air flainte bhith bhuan, trid ar Tighearna Ioſa Crioſd, ata beo agus a' riaghladh maille riut-ſa agus ris an Spiorad Naomh, nis agus gu ſiorruidh. Amen.

¶ Au ſin labhruidh an Sagart ris na h-Oidichibh agus ris na Muimeachaibh air an doigh ſo :

A Chairdibh ro ghradhach, thug ſibh an leanabh ſo ann ſo chum a bhaiſteadh, ghuidh ſibh gu 'n aontaicheadh ar Tighearn Joſa Crioſd a ghabhail e, gu'n tugadh è fuaſgladh dha o pheacaidh, gu naomhuicheadh ſe è leis an Spiorad Naomh, gu n-tugadh è dha rioghachd neamh, agus a bheatha mhairtheanach. Chuala ſibh mar an ceudna gu 'n do gheall ar Tighearn Joſa Crioſd ann a Shoiſgeul na nithe ſin uile a thoirt ſeachad air ſon an d' rinn ſibh urnuigh ; ni eiſin an gealla ſo a chumail agus a choi'lionadh gu ro chinnteach air a thaobh fein Uime ſin an lorg a ghealla ſo a rinn Crioſd, feumaidh a naoidhean ſo mar an ceudna a ghealtain' gu f ìrineach air a thaobh fein, leibh-ſe ata n' ar n-uraſaibh air (gus an tig è gu h-a ois an gabhail air fein) gu 'n cuir e cul ris an diobhal agus ra uil' oibre, agus gu 'n creid è focal naomh De gu bunailteach, agus gu 'n coimhid sè aitheantan gu h-umhla.

Air an aobhar ſin dh fheoruichim.

A M bheil thuſa ann ainm an leanibh ſo a'cuir cùl ris an diobhal agus ri' uil' oibre, ri greadhnachas agus glòir dhiamhain an t-Saoghail, maille ri' uile thograibh ſauntach, agus mianaibh colnach no feola, air doigh nach lean thu iad, agus nach bi thu air do threorachadh leo ?

*Freag.* Tha mi a cuir cùl riu uile.

*Miniſteir.*

*Miniſteir.*

AM bheil thu creidſin ann Dia an t-Athair uile chumhachdach, Cruithfhear neamh agus talmhuin?

Agus ann Ioſa Crioſd aon ghin Mhic-ſin, ar Tighearn? Agus gu n do ghabhadh è leis an Spiorad Naomh; gu 'n d' rugadh è leis an Oigh Muire; gu 'n d' fhulaing è ſo Phontius Pilat, gu 'n do chèuſadh è, gu 'n d' fhuair è bàs agus gu 'n d' adlaiceadh è; gu 'n deach è ſios do dh-Ifrionn, agus mar an ceudna gu 'n d' èirich è rithiſt an treas la; gu 'n deachaidh è ſuas air neamh, agus gu bheil sè na ſhuidhe air deas lamh Dhe an t-Athair uile chumhachdaich; agus gu 'n tig ſe 'a ſin a ris aig deireadh an t-ſaoghail, a thoirt breath air bheoaibh agus air mharbhaibh?

Agus am bheil thu creidſin ann ſan Spiorad Naomh: An Eaglais naomh choitchionn; Co-chomunn nan Naoimh; Maitheanas peacaidh; Eis-eirigh na Colla; agus a bheatha mhairtheanach an deigh a bhàis?

*Freag.* Tha mi creidſin ſo uile gu diongalta.

*Miniſteir.*

AN ail leat do bhaiſteadh ann ſa' chreidimh ſo?

*Freag.* 'S ail leam.

*Miniſteir.*

MA ſeadh, an coimhid thù gu h-umhla toil naomh agus àithneanta Dhe, agus an ſiubhail thù ann-ta feadh uile laethe do bheatha?

*Freag.* Coimhid mi.

¶ An ſin their an Sagart.

O Dhe thròcairich, deonnich gu 'm bi an ſean Adhamh ann ſan leanabh ſo air adhlacadh, air doigh gu 'm bi an duine nuadh air a thogail ſuas ann. Amen.

Deonuich gu 'm bàſuich gach anamhian feolar an taobh ſtigh dheth, agus gu m bi gach uile nithe a bhuinneas do 'n Spiorad beo agus a' fas ſuas ann. Amen.

Deonuich

Deonuich dha cumhachd agus neart gu buaigh bhi aige, agus caithream-buaigh a thoirt an aghaidh an diobhail, an t-ſaoghail, agus na feola. Amen.

Deonuich co air bith ata ann ſo a thugadh ſuas dhuit le 'r n-oifig agus le 'r miniſtrealachd, gu 'm bi ſe mar an ceudna air a lionadh le ſubhailcibh neamhuidh, agus gu'm faigh ſe tuaraſdal ſiorruidh, trid do thròcair-ſe, O Thighearna Dhe bheannuichte, ata beo agus a' riaghladh nan uile nithe ſaoghal gun chrich Amen.

A Dhe uile chumhachdaich mhairtheanuich, b' è do Mhac ro ghràdhach Ioſa Crioſd, a dhòirt amach as a' thaobh ro phrìſeil uiſg' agus fuil, chum maitheanas ar peacaidh-ne, agus a thug àithne d' a dheiſciobluibh, gu 'n rachadh iad a theagasg nan uile chinneach, agus g' am baiſteadh, ann ainm an Athar, agus a Mhic, agus an Spioraid naoimh, tha ſinn a' guidhe ort, gu'n eiſdeadh tu re achanuichibh do choi'thionail; naomhuich an t-uiſge ſo chum nigheadh diamhair air falbh peacaidh; agus deonuich gu m-faigh an leanabh ſo, ata gu bhi air abhaiſteadh ann air an àm ſo, iom- laineachd do ghrais, agus gu 'm bi è gu brath ann àireamh do chloinne ſirinich agus taoghta, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

¶ An ſin gabhaidh an Sagart an leanabh ann a lamhaibh, agus their e ris na h-oideachaibh agus ris na Muimeachaibh,

Ainmichibh an leanabh ſo.

Agus an ſin ag radh an ainm nan deigh (ma dhearbhas iad gu m feud an leanabh f hulang gu maith) tumaidh ſe e ann uiſge gu ſeolta agus gu faiciolach ag radh,

N. Tha mi 'ga d' bhaiſteadh ann ainm an Athar, agus a Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Amen.

¶ Ach ma dhearbhas iad gu bheil an leanabh anmhunn, foghnaidh uiſge a dhortadh air, ag radh nam briathra a labhradh roimhe.

N. Tha mi 'ga d' bhaiſteadh ann ainm an Athar, agus a Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Amen.

¶ An

¶ An sin their an Sagart.

THA sinn a' gabhail a' steach an leanabh so ann coi'thional treud Ghriosd, agus tha sinn ga comhrachadh le comharadh na croise, mar chomharadh nach bi nair air an deigh so chreideamh Chriosd air a cheusadh aideachadh, agus cogadh gu misneachail so bhratuich, an aghaidh peacaidh, an t-saoghail, agus an diabhoil; agus buanachadh e na shaighd-f hear agus na sheirbheiseach firineach do Chriosd gu crioch a bheatha. Amen.

*Ann so ni an Sagart crois air aghaidh an leinibh.*

An sin their an Sagart.

A bhraithre ro ghràdhach, do bhri a nis gu bheil an leanabh so aith ghinnte agus air shuidheachadh ann an corp eaglais Chriosd, thugamaid buidheachas do 'n Dia uile chumhachdaich air son nan sochairean so, agus deanamaid urnuigh ris le aon inntin, gu n-caith an leanabh so a chuid eile ga bheatha a reir an toisich so.

An sin air bhi dhoibh uile air an gluinibh, a deirear.

AR n-Athair ata air neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd. Deanar do thoil air an talamh mar a dheantar air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar n-aran lathail. Agus maith duinne ar ciontaidh, mar a mhaitheas sin dhiobhsin a chiontuicheas n-ar n-aghaidh. Agus na leig am buaireadh sinn, ach saor sinn o olc.. Amen.

An sin their an Sagart.

BHeir sinn buidheachas dhuit o ar cridhe, Athair ro throcaireach, do bhri gu m bi do thoil a' naoidhean so athgheinmhin le do Spiorad Naomh, a ghabhail mar dhuine cloinne dhuit fein le uchd-mhacachd, agus a dheanamh na bhall do d' eaglais naomh. Agus tha sinn a' guidhe ort gu h-umhla gu 'n deonuicheadh tu, air bhi dha marbh do pheaca agus beo do f hireantachd, agus air bhi dha adhlaicte maille ri Criosd 'na bhàs, gu 'n cèus è 'n seann duine, agus gu 'n cuir è cùl gu tur ri corp a pheacaidh gu h-iomlan, agus mar ata sè air

a dheanamh na co-pairt bhàs do Mhic, gu 'm bi è mar an ceudna copairteach d' a eiſeirigh: chum fa-dheoidh gu m bi è na oighre air do rioghachd ſhiorruidh, maille ris a chuid eile do d' eaglais naomh, tre Chrioſd ar Tighearna. Amen.

¶ An ſin air dhoibh bhi uile nan ſcaſamh, their an Sagart ris na h-oideachaibh agus ris na muimeachaibh an earail ſo a leanas.

DO bhri gu n do gheall an leanabh ſo leibh-ſe 'ta na 'r n-urraſaibh air, gu 'n cuireadh è cùl ris an diabhal agus ri uil' oibre, gu 'n creideadh è ann Dia, agus gu 'n deanadh è ſeirbheis dha; feumaidh ſibhſe a chuimhneachadh gur h-è bhur gnothach fein, agus gu bheil è mar f hiachaibh oirbh a thoirt fai'near, co luath a 's ata an leanabh ſo comaſach air foghlam gu 'n d'theid a theagasg dha, ciod a mhòid ſholuimte, ann gealla agus an aidmheil a rinn è ann ſo leibhſe. Agus a chum gu 'm biodh fios na 's fearr aige air na nithe-ſin, gairmidh ſibh air a dh' eiſdeach ſearmoineadh: agus gu h-àraid bheir ſibh airre gu n-iunnſuich è a Chreud, Urnuigh an Tighearna, agus na deich àitheantan ann ſa' chaint chumainte, agus gach uile nithe eile bu choir do Chrioſduigh fios do bhi aig orra, agus a chreidſin gu ſlainte anama; agus a chum gu m bi an leanabh ſo air altrum ſuas gu ſubhailceach a chum beatha dhiaghaidh Chrioſduidh do chaitheadh; a' cuimhneachadh do ghna gu bheil am baiſte a' taiſbeanadh dhuinn, ar n-aidmheil, eadhon eiſimpleir ar Slanui'f hear Crioſd a leantuin, agus a bhi air ar deanamh coſmhuil ris, chum mar a bhaſuich eiſin agus mar a dh' eirich a ris air ar ſoin-ne: mar ſin gu m bu choir dhuinne ata air ar baiſte baſuchadh o pheaca, agus eirigh a ris a chum fireantachd, do ghna a' marbhadh ar n-uile ainmhianna olc agus truaillidh, agus a' dol air ar n-aghaidh gach la s-ann uile ſhubhailc, agus diaghachd beatha.

¶ Cuiridh ſe ri ſin, agus their e.

IS coir dhuibh airre a thoirt gu 'm bi 'n leanabh ſo air a thoirt a dh' ionſuidh an Eaſbuig gu bhi air a dhaingneachadh leis [ſa chreideamh] co luath 's as-urrain è a Chreud, Urnuigh an Tighearn, agus na deich aitheantan a radh, ann ſa chaint chumainte, agus air a theagasg ann leabhar ceiſt na h-eaglais a chuireadh a mach a chum na criche ſin.

IS ni cinnteach le fócal De, gu bheil clann a gheabh bas an deigh am baisteadh, mu 'n dean iad peaca gniomh air bith, gun teagamh air an sabhaladh.

Achum gach amharas a thoirt air falbh a thaobh gnathachadh comhthara na croise ann sa bhaisteadh; seudar firmhineachadh na cuis na reusan cheart air son a cumail f haicsin ann san xxx Canóin, a chuireadh a mach air thùs s ann M.DC.IV.

---

# Frithealadh BAISTE Uaigneach Cloinne ann Tighibh.

¶ BHEIR Ministeir gach sgireachd fios gu minic do 'n phobull, gun dail do chuir am baiste an cloinne na 's faide na 'n ceud, no an dara Domhnach an deigh am breith, no la naomh eile, a thachras eatóra, mur bi aobhar mor agus reusanta ann, ris an gabh a' ministeir.

¶ Agus mar an ceudna bheir iad rabhadh dhoibh, nach iarr iad an clann a bhaisteadh aig an tighibh, mur bi reusan agus feum mor air. Ach a nuair a's eigin doibh sin a dheanamh, an sin bidh am baisteadh air a fhrithealadh air an doigh so,

¶ An toiseach deanadh ninisteir na sgireachd (no mur bi eisin a lathair, ministeir laghail air bith eile a dh' f heudar f haghail) maille riu-san ata lathair, gairm air Dia, agus abradh iad urnuigh an Tighearna, agus urrad do na h-urnuighean a dh' orduicheadh roimhe an riaghailt a bhaisteadh f hollasaich, a 's a cheaduicheas an t-am agus am feum ata lathair. Agus an sin air do'n leanabh bhi air ainmeachadh le neach eigin do na tha lathair, dortuidh a Ministeir uisge air, ag radh nam briathra so;

N. Tha mi 'ga d' bhaisteadh ann ainm an Athar, agus a Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Amen.

¶ An ûn air ſleachda fios doibh uile, bheir a' Miniſteir buidheachas do Dhia agus their e.

BHeir ſinn buidheachas dhuit o ar cridhe, Athair ro thrò-caireach, do bhri gu m bi do thoil a' naoidhean ſo aith-gheinmhin le do Spiorad Naomh, a ghabhail mar dhuinne clo-inne dhuit fein le uchd-mhacachd, agus a dheanamh na bhall do d' eaglais naomh. Agus tha ſinn a' guidhe ort gu h-umhla gu 'n deonuicheadh tu, air bhi dha marbh do pheaca agus beo do f hireantachd, agus air bhì dha adhlaicte, maille ri Crioſd 'na bhàs, gu 'n cèus è 'n ſeann duine, agus gu 'n cuir è cùl gu tur ri corp a pheacaidh gu h-iomlan, agus mar ata ſe air a dheanamh na chopairteach do bhàs do Mhic, gu 'm bi è mar an ceudna copairteach d'a eiſeirigh, chum ſa-dheoidh gu m bì è na oighre air do rioghachd ſhiorruidh, maille ris a chuid eile do d' eaglais naomh, tre Chrioſd ar Tighearna.

¶ Agus na cuirreadh iad an umhail nach 'eil an leanabh ata air a bhaiſteadh mar ſin gu laghail agus gu foghainteach air a bhaiſteadh, agus cha bu choir a bhaiſteadh a ris. Ach gidheadh ma bhios an leanabh ata air a bhaiſteadh mar ſo beo an deigh laimhe, is coir a thoirt a dh' ionſuidh na h-eaglais, chum agus ma ſe miniſteir 'na ſgireachd ſin fein a bhaiſt an leanabh ſin, gu 'ra faigh an coi'thional fios air an f hior riaghailt baiſti, a ghnathaich roimh os iofal; ann ſo chas ſin their e mar ſo,

THA mi 'g inſeadh dhuibh, gu 'n do bhaiſteadh an leanabh ſo air a leithid ſo dh-àm, agus ann leithid ſo do dh-àite, ann lathair na h-urad do dh-f hianuiſibh a reir ordugh iom-chuidh mar tha 'n eaglais aig iarrudh.

¶ Ach ma bhaiſteadh an leanabh le miniſteir laghail air bith eile; an ſin ceaſ-nuichidh agus feachuidh miniſteir na ſgireachd ann ſan d' rugadh, no ann ſa bhaiſteadh an leanabh, an rabh an leanabh air a bhaiſteadh gu laghail no nach rabh. Agus ma f hreagras an dream a bheir an leanabh dh' ionſuidh na h eaglais, gu 'n do bhaiſteadh an leanabh cheana, an ſin ceaſnuichidh a miniſteir iad na 's faide, ag radh,

CO bhaiſt an leanabh ſo?

Co bha lathair a nuair a bhaiſteadh an leanabh ſo?

Do bhri gu 'm feud cuid do nithibh a bhuinneas do natar na ſacramaint ſo a bhi air an leagail ſeachad tre eagal no tre ca-bhaig ann aimſiribh cruadalach; air an aobhar ſin feoruichim dhibh, a ris,

Ciod

Ciod a' ni leis an do bhaifteadh an leanabh fo ?
Ciod na focail leis an do bhaifteadh an leanabh fo ?

¶ Agus ma thuigeas a minifteir le freagra' na muintir a thug an leanabh leo, gu 'n d' rinneadh gach ni mar bu choir an deanamh; an fin cha bhaift e an leanabh a ris, ach gabhuidh fe e mar aon do threud an fhior fhluaigh chriofduigh, ag radh mar fo,

THa mi 'g innfeadh dhuibh, gu bheil na h-uile ni deanta gu maith fa chuis fo, agus a reir deagh ordugh, a thaobh baifteadh an leinibh fo; neach do rugadh ann am peaca gein-neadh, agus am feirg Dhe, ach a nis tre ionlad na h-aith-ghei-neamhuin ann fa bhaifte, ata air a ghabhail ann aireamh cloinn De, agus oighreachan na beatha fhiorruidh; oir cha duilt ar Tighearn Josa Criofd a ghras agus a throcair do naoidheanaibh mar fo, ach ata fe 'g an gairm d'a ionfuidh gu ro ghradhach, mar ata an foifgeul naomh a' dearbhadh a chum co-fhurtachd dhuinn-e air an doigh fo.

*An Soifgeul.* Mharc. x. 13.

THug iad clann og a dhionnfuidh Criofd, cum's gu 'm bea-nadh sè riu; agus chronuich a dheifciobuil a' mhuintir a thug leo iad. Ach an uair a chunnairc Josa fin, bha è ro-dhiom-ach, agus a dubhairt fe riu, Leigibh do na leanbuibh teachd a' m' ionnfuidhs', agus na bacuibh iad; oir is ann d' an lei-thidibh ata rioghachd Dhe. Gu deimhin a deirim ribh, Ge b'e neach nach gabh rioghachd Dhe mar leanabh beag, nach d'theid sè a fteach innte. Agus ghlac sè 'n a uchd iad, agus chuir fe a lamhan orra, agus bheannuich fe iad.

A Mhuintir ionmhuin, ann s an t-Soifgeul fo tha fibh a' cluinntin briathran ar Slanui'fhear Criofd, gu 'n d' aithn è clann a thoirt d' a ionfuidh; cionnas a chronuich è an dream leis am b'aill an cumail uaithe; cionnas a theagaisg è do na h-uile dhaoine an neimh-chiontachd a leanmhuin. Tha fibh faicfin mar leig è ris a dheagh thoil d' an taoibh le ghiu-lan agus le dheanadas o 'n leath a' muigh; oir ghabh fe iad na ultaich, chuir è lamhan orra, agus bheannuich fe iad. Air an aobhar fin na cuiridh fe ann teagamh, ach creid-

ibh

ibh gu durachdach, gu n gabh è mar an ceudna an Naoidhean ſo ata lathair gu fabharach, gu n glac ſe è le gairdinibh a throcair, gu n-toir è dha bheannuchadh na beatha ſhiorruidh, agus gu n-toir è dha co-pairt d' a rioghachd bhith-bhuan. Uime ſin air bhi dhuin-ne mar ſo deirbhte do dheagh rùn ar n-Athar neamhuidh a thaobh a naoidhean ſo, a dh' f hoillſich è le Mhac Joſa Crioſd, agus air bhi dhuinn gun amharas air bith cinnteach gun gabh ſe gu fabharach r' ar n-obair charthanaich, ann an tabhairt an Naoidhean chum a bhaiſte naomha ſan, thugamaid buidheachas dha gu creidmheacdh agus gu crabhach, agus abra'maid,

AR n-Athair ata air neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeach do rioghachd. Deanar do thoil air an talamh mar dheantair air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar n-aran lathail. Agus maith dhuinne ar ciontaibh, mar a mhaitheas ſin dhiobhſin a chiontuicheas n-ar n-aghaidh. Agus na leig am buaireadh ſinn, ach ſaor ſinn o olc. Amen.

A Dhe uile chumhachdaich agus bhith bhuan, Athair neamhuidh, bheir ſinn buidheachas umhla dhuit, air ſon gu 'n d-aontuich thu ar gairm gu eolas do ghràs agus creidimh ann-ad ; meaduich an t'eolas ſo, agus daingnich an creidimh ſo annain gu bràth. Thoir do Spiorad Naomh do 'n naoidhean ſo, chum gu 'm bi ſe air ath-bhreith, agus air a dheanamh na oighre air ſlainte bhith-bhuan, trid ar Tighearna Joſa Crioſd, ata beo agus a' riaghladh maille riut-ſa agus ris an Spiorad Naomh, nis agus gu ſiorruidh. Amen.

¶ An ſin feoruichidh an Sagart ainm an leinibh agus a nuair a dh' innſear an t-ainm, their a Miniſteir,

AM bheil thuſa ann ainm an leinibh ſo a cuir cùl ris an diobhal agus ri' uil' oibre, ri greadhnachas agus gloir dhiaamhain an t-faoghail, maille ri' uile thograibh ſanntach, agus mianaibh colnach na feola, air doigh nach lean thu iad, agus nach bi thu air do threorachadh leo ?

*Freag.* Tha mi a cuir cùl riu uile.

*Miniſteir.*

*Miniſteir.*

AM bheil thu creidſin ann Dia an t-Athair uile chumhach-dach, Cruithf hear neamh agus talmhuin ?

Agus ann Joſa Crioſd aon ghin Mhic-ſin, ar Tighearn ? Agus gu n do ghabhadh è leis an Spiorad Naomh ; gu 'n d' rugadh è leis an Oigh Muire ; gu 'n d' f hulaing è ſo Phontius Pilat, gu 'n do cheuſadh é, gu 'n d' f huair è bàs agus gu 'n d' adhlaiceadh è ; gu 'n deach è ſios do dh-Ifrionn, agus mar an ceudna gu 'n d' èirich è rithiſt an treas la ; gu 'n deachaidh è ſuas air neamh, agus gu bheil sè na ſhuidhe air deas lamh Dhe an t-Athair uile chumhachdaich ; agus gu 'n tig ſe a' ſin a ris aig deireadh an t-ſaoghail, a thoirt breith air bheoaibh agus air mharbhaibh ?

Agus am bheil thuſa creidſin ann ſan Spiorad Naomh : An Eaglais Naomh choitchionn : Co-chomunn nan Naoimh ; Maitheanas peacaidh ; Eis-eirigh na Colla ; agus a bheatha mhairtheanach an deigh a bhàis ?

*Freag.* Tha mi creidſin ſo uile gu diongalta.

*Miniſteir.*

MA ſeadh, an coimhid thu gu h-umhla toil naomh agus aitheanta Dhe, agus an ſiubhail thu ann-ta feadh uile laithe do bheatha ?

*Freag.* Coimhid mi.

¶ An ſin their an Sagart.

THA ſinn a' gabhail a' ſteach an leanabh ſo ann coi'thional treud Chrioſd*, agus tha ſinn ga comharachadh le comharadh na croiſe, mar comharadh nach bi nair air an deigh ſo creideamh Chrioſd air a cheuſadh aideachadh, agus cogadh gu miſneachail ſo bhratuich, an aghaidh peacaidh, an t-ſaoghail, agus an diabhoil ; agus buanachadh na ſhaighd-f hear agus na ſheirbheiſeach ſirineach do Chrioſd gu crioch a bheatha. Amen.

* *Ann ſo ni an Sagart crois air aghaidh an leinibh.*

¶ An ſin their an Sagart.

A Bhraithre ro ghradhach, do bhri a nis gu bheil an leanabh ſo aith ghinnte agus air a ſhuidheachadh ann an corp eaglais Chrioſd, thugamaid buidheachas do 'n Dia uile chumhach-dach

dach air fon nan fochairean fo, agus deanamaid urnuigh ris le aon inntin, gu n-caith an leanabh fo a chuid eile da bheatha a reir an toifich fo.

¶ An fin their an Sagart.

BHeir finn buidheachas dhuit o ar cridhe, Athair ro throcairach, do bhri gu m bi do thoil a' naoidhean fo aithgheinmhin le do Spiorad Naomh, a ghabhail mar dhuine cloinne dhuit fein le uchd-mhacachd, agus a dheanamh na bhall do d' eaglais naomh. Agus tha finn a' guidhe ort gu h-umhla gu 'n deonuicheadh tu, air bhi dha marbh do pheaca agus beo do f hireantachd, agus air bhi dha adhlaicte maille ri Criofd 'na bhas, gu 'n ceus è 'n feann duine, agus gu 'n cuir è cûl gu tur ri corp a pbeacaidh gu h-iomlan, agus mar ata fe air a dheanamh na copairteach do bhàs do Mhic, gu 'm bi è mar an ceudna copairteach d'a eifeirigh, chum fa-dheoidh gu m bi è na oighre air do rioghachd fhiorruidh, maille ris a chuid eile do d' eaglais naomh, tre Chriofd ar Tìghearna.

¶ An fin air dhoibh bhi uile nan feafamh, their an Sagart ris na h-cideachaibh agus ris na muimeachaibh an earail fo a leanas.

DO bhri gu n do gheall an leanabh fo leibh-fe 'ta na 'ar n-urrafaibh, gu 'n cuiridh è cul ris an diabhal agus ri uil' oibre, gu 'n creideadh è ann Dia, agus gu 'n deanadh e feirbheis dha; feumaidh fibhfe a chuimhneachadh gur h-e bhur gnothach fein, agus gu bheil e mar f hiachaibh oirbh a thoirt fainear, co luath a's ata an leanabh fo comafach air foghlam, gu 'n d'theid a theagasg dha, ciod a mhoid fholaimte, an gealla agus an aidmheil a rinn e ann fo leibh-fe. Agus a chum gu 'm biodh fios na 's fearr aige air na nithe-fin, gairmidh fibh air a dh' eifdeachd fearmòineadh; agus gu h-araid bheir fibh airre gu n iunnfuich e a Chreud, Urnuigh an Tighearna, agus na deich aitheantan ann fa' chaint chumainte, agus gach uile nithe eile bu choir do chriofduigh fios do bhi aig orra, agus a chreidfin gu flainte anama; agus a chum gu m bi an leanabh fo air aldram fuas gu fubhailceach a chum beatha dhiaghaidh Chriofduidh do chaitheadh; a' cuimhneachadh do ghna gu bheil am baifte a' taifbeanadh dhuinn, ar n-aidmheil, eadhon

eadhon eiſimpleir ar Slanui'f hear Crioſd a leantuin, agus a bhi air ar deanamh coſmhuil ris: chum mar a bhaſuich eiſin agus mar a dh'eirich e ris air ar ſoin-ne: mar ſin gu m bu choir dhuinne ata air ar baiſte baſuchadh o pheaca, agus eirigh a ris a chum fireantachd, do ghna a' marbhadh ar n-uile ain-mhianna olc agus truaillidh, agus dol air ar n aghaidh gach la s-ann uile ſhubhailc, agus diaghachd beatha.

¶ Ach ma bheir an dream a thig leis an leinibh chum na h-eaglais, freagradh co neo-chinnteach do cheiſtibh an t-Sagairt, a 's nach eil dearbha' gu 'n do bhaiſteadh an leanabh le h-uiſge ann ainm an Athar, a Mhic, agus an Spioraid Naoimh, (nithe a bhuinneas gu ſonruichte do 'n bhaiſte) an ſin baiſteadh an Sagart e a reir na riaghailt a dh' orduicheadh roimhe air ſon baiſte follaſach an leanaban. Ach an am tumadh an leinibh ann ſan tobar bhaiſte, gnathuichidh ſe na briathra ſo.

MUR 'eil thu air do bhaiſteadh a cheanna, N. Tha miſe 'ga do bhaiſteadh ann ainm an Athar, agus a Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Amen.

---

# FRITHEALADH a BAISTE do'n mhuintir a a thig gu h-aois agus a's urrain freagradh air an fon fein.

¶ A Nuair a bhios dream a thainig gu h-aois gu bhi air am bhaifteadh, bheir an aithrichean no daoine ciallaich eigin eile fios do 'n Easbuig, no do 'n ti a dh' orduicheas e chum na criche fin, air a chuid a 's lugha feachd'uin roimh an am; chum 's gu gabhta curam dleafdanach mu 'n ceafnuchadh, am bheil iad gu leor air an teagasg ann (priamh) phoncaibh a chreidimh Criofdaigh; agus a chum earail a thoirt orra iad fein ullachadh le h-urnuighibh agus le trofg a chum an t-facrament naomh fo ghabhail.

¶ Agus mu ghealbhar iomchuidh iad, air bhi do'n phobull cruinighte la orduighte Sabaid no feile, bithidh na h oideachan agus na muimeachan ullamh chum an taifbean aig an tobar bhaifte air ball an deigh an dara leafan, an dara cuid aig urnuigh maidin no feafcair, a reir mar chi an Sagart ceart agus iomchuidh.

¶ Agus air bhi dhoibh nan feafamh ann fin, feoruichidh an Sagart, cia achd ata neach air bith do 'n dream ata lathair ann fo air am baifteadh, no nach 'eil; ma f hreagras iad, cha n' eil: an fin their an Sagart mar fo,

A Mhuintir ionmhuin; do bhri gu bheil na h-uile dhaoine air an gineadh agus air am breith ann am peaca, (agus a nì fin ata air a bhreith o 'n f heoil gur feoil è agus cha n-urrain iad-fan ata s-ann f heoil Dia a thoileachadh, ach tha iad a' caitheamh am beatha an peaca, a' deanamh iomad peaca gniomha; agus gu bheil ar Slanui'f hear Criofd ag radh, Nach fead neach air bith dol a fteach do rioghachd Dhe, mur bi è air athghinmhuin agus air a nuaidh bhreith le uifge agus leis an Spiorad Naomh; guidhim oirbh gairm air Dia an t-Athàir, trid ar Tighearna Jofa Criofd, gu 'n tugadh è d' a mhòr thròcair do 'n mhuintir fo, a' ni fin nach fheud a bhi aca thaobh Natuir, gu 'm bi sìad air an gabhail a fteach do dh-eaglais Naomh Chriofd, agus gu 'm bi fiad air a deanamh na buill bheo dh' i.

¶ An ſin their an Sagart,

Deanamaid Urnuigh.

¶ Agus ann ſin theid an coi'thional uil' air an gluinibh.

A Dhe uile chumhachdaich agus ſhiorruidh, a ſhabhail le d' mhòr thròcair Noa agus a theaghlach ann s an airc o 'n ſgrios le h-uiſge, agus mar an ceudna a threoruich do phobul fein clann Iſrail gu tearuinte tre a Mhuir ruaidh, leis ſin a' cialluchadh do bhaiſte naomh : agus le baiſteadh do Mhic ro ghràdhach Joſa Crioſd ann abhuinn Jordan, a naomhuich uiſge chum nigheadh diamhair peacaidh air falbh ; tha ſinn a' guidhe ort air ſon do throcairibh gun tomhas, gu n amhairc thu gu trocaireach air an dream ſo ; ionlaid iad agus naomhaich iad le d' Spioraid Naomh, chum air bhi dhoibh air an ſaoradh o t-fheirg, gu 'm bi ſiad air an gabhail ſteach ann airc eaglais Chrioſd; agus air bhi dhoibh daingean ann creidimh, aoibhneach tre dochas, agus ſuidhighte ann gràdh, gu 'm fead iad dol tre thonnaibh an t-ſaoghail thrioblaidich ſo, chum gu 'n tig iad ſa dheoidh gu talamh na beatha mairtheanaich ; chum riaghladh ann ſin maille riutſa, ſaoghal gun chrich, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

A Dhe uile chumhachdaich agus mhairtheanaich, comhnadh gach neach ata am feum, fear cuidicheadh gach neach a theicheas do t-ionſuidh air ſon cobhair, beatha gach uile neach a chreideas, agus ais-eirigh nam marbh ; tha ſinn a' gairm or air ſon an dream ſo, chum air teachd dhoibh dh' ionnſuidh do bhaiſte naomh ſa, gu 'm faigh ſiad maitheanas ann a pheacaidh tre aith-ghinmhuin ſpioradail. Gabh iad, O Thighearna, mar a gheall ù le do Mhac ro ghràdhach, ag radh, ſirribh, agus bidh è agaibh ; iarruidh, agus gheabh ſibh ; buailibh, agus *bidh è air ſhoſgladh* dhuibh ; Mar ſin tabhair dhuinne a nis ata 'g iarruidh ; faighemide, ata a' ſirribh ; foſgail an dorus dhuinn-ne ata bualadh ; chum gu 'm fuigh an dream ſo beannuchadh ſiorruidh t-ionladh neamhuidh, agus gu 'n tig iad ionnſuidh na rioghachd ſhiorruidh, a gheall thu, tre Chrioſd ar Tighearna. Amen.

¶ Ann sin seasmhaidh am pobull suas agus their an Sagart.

Eisdihh briathra an t-soisgeil a sgriobh Ioin, s ann treas caibdeil a toiseach aig a' cheud rann.

BHa duine do na Phairsichibh, d' am b' ainm Nicodemus *a bha* 'n a uachdaran air na h Judhachaibh: Thainig eisean chum Josa san oidhche, agus a dubhairt sè ris, A mhaighisdir ata fhios againne gur fear-teagaisg thu a thainig o Dhia: oir cha 'n urradh duin' air bith na miorbhuile so dheanamh, a'ta thus' a' deanamh, mur bi Dia maille ris. Freagair Josa agus a dubhairt sè ris, Gu deimhin, deimhin a deirim riut, mur beirthear duine a-rìs, nach fheudar leis rioghachd Dhe fhaicsin. A dubhairt Nicodemus ris, Cionnas a dh' fheudas duine bhi air a bhreith 'n uair ata sè aodsa? am bheil é comasach air dol a stigh an dara uair do bhroinn a mhàthar, agus bhi air a bhreith? Fhreagair Josa, Gu deimhin, deimhin a deirim riut, mur bi duine air a bhreith o uisge, agus o 'n Spiorad, cha 'n urradh è dol a stigh do riogachd Dhe. An ni sin a 'ta air a bhreith o 'n fheoil, is seoil è; agus an ni sin at 'a air a bhreith o 'n Spiorad, is spiorad è. Na gabh iongantas gu 'n dubhairt mi riut, Is eigin duibh bhi air bhur breith a-rìs. 'Ta ghaoth a' sèideadh far an àill leatha, agus ata thus' a' cluintin a fuaim, ach ni 'm bheil fhios agad co as ata i teachd, no c 'àit' ata i dol: is ann mar sin ata gach neach a'ta air a bhreith o 'n an Spiorad.

¶ An deigh sin their an Sagart an earail so a leanas.

A Mhuintir ionmhuin, ann s an t-soisgeul so tha sibh a' cluintin briathra soilleir ar Slanui'fhear Criosd, mur bi duine air a bhreith le h-uisge agus leis an Spiorad naomh nach urrain è dol a steach do rioghachd Dhe. Le so feaduidh sinn fhaicsin am feum mòr ata air an t-sacramaint so, far am feadar a faghail. Mar an ceudna air ball roimh dha dol suas air neamh (mar ata sinn a lèughadh sa' chaibdeil dheirionnach do shoisgeil N. Mharc thug sè àithne d'a dheisciobluibh, ag radh, Rachaibh feadh an t-saoghail uile, agus searmonuichibh an soisgeul do gach uile chreatuir. An ti a chreideas agus ata air a bhaisteadh, sàbhailear è; ach an ti nach creid, bithidh se air a dhamnadh. Tha so mar an ceudna a feuchain dhuinnne an tairbhe mhòr a gheabh sinn leis (a bhaiste). Air an aobhar sin, an t-àm do bhi mòran air am bioradh n an' cridhe, nuair a shearmonuich an t abstal Peadar an soisguel air tùs, agus

a

a dubhairt iad ris agus ris a chuid 'eil do na na h-abſtolaibh, A dhaoine agus a bhraithre, ciod è a ni ſinn ? fhreagar eiſin agus thubhairt è riu, Deanuibh aithreachas agus bithibh air bhur baiſteadh gach neach agaibh chum maitheanas peacaidh, agus gheabh ſibh tiodlacadh an Spiorad naomh. Oir ata 'n gealladh dhuibh-ſe agus da 'r cloinn, agus dhoibhſin uile ata fad o laimh, eadhoin a mhead 's a nì 'n Tighearna ar Dia-ne a ghairm. Agus le mòran bhriathran eile thug è earnal orra, ag radh, Sàbhailibh ſibh fein o 'n droch ghinealach ſo. Oir (mar tha 'n t-abſtal ceudna a' deanamh fia'nuis ann àit eile) tha eadhoin 'm baiſte 'g ar ſàbhaladh a niſe mar an ceudna (cha 'n è cur air falbh ſalachar na feola, ach freagradh deagh chogais a thaobh Dhe) le ais-eirigh Joſa Crioſd. Uime ſin na cuiribh an umhail, ach creidibh gu dùrachdach, gu 'n gabh ſe an dream ſo ata làthair gu fàbharach, air dhoibh fior aithreachas a dheanamhh, agus teachd da ionſuidh, le creidimh; gu 'n tabhair è dhoibh maitheanas nam peacaidh, gu m builich è orra an Spiorad naomh; gu n toir è dhoibh beannachadh na beatha thiorruidh, agus gu 'n dean fè iad nan luchd co-pairt d 'a rioghachd bhioth bhuan.

Uime ſin, air dhuinn-ne bhi mar ſo deirbhte mu dheagh thoil ar n-Athar neamhuidh do thaobh na muintir ſo, a dh' fhoillſicheadh le Mhac Joſa Crioſd; thugamaid buidheachas dha gu creidmheach agus gu crabhach, agus abramaid,

A Dhe uile chumhachdaich agus bhith-bhuan, Athair neamhuidh, bheir ſinn buidheachas ùmhla dhuit, air ſon gu 'n d-aontuich thu ar gairm gu eolas do ghràs agus creidimh ann'ad, meaduich an t'eolas ſo, agus daingnich an creidimh ſo ann-ain gu brath. Thoir do Spiorad Naomh do 'n dream ſo, chum gu'm bi ſiad air an ath-bhreith, agus air a dheanamh na oighreachan air ſlainte bhith bhuan, trid ar Tighearna Ioſa Crioſd, ata beo agus a' riaghladh maille riut-ſa agus ris an Spiorad Naomh, nis agus gu ſiorruidh. Amen.

¶ An ſin labhraidh an Sagart ris an dream ata chum am baiſteadh air a mhodh ſo.

A Mhuintir ionmhuin, a thainig ann ſo aig iarruidh am baiſte naomh do ghabhail, chuala ſibh mar a rinn an co-thional urnuigh, gu ma toil leis ar Tighearna Joſa Crioſd bhur gabhail agus bhur beannachadh, ar fuaſgladh o bhur peacaidh

peacaidh, rioghachd neamh agus a bheatha mhairtheanach a thoirt dhuibh. Chuala ſibh mar an ceudna gu 'n do gheall ar Tighearn Joſa Crioſd 'na fhocal naomh, na nithe ſin uile a thoirt ſeachad air ſon an d' rinn ſinn urnuigh; agus ni eiſin an gealla ſin a choimhid agus a choi'lionadh gu ro chinteach air a thaobh fein.

Air an aobhar ſin, an deigh a ghealla ſo a rinn Crioſd, feumaidh ſibh-ſe mar an ceudna a ghealltain gu f ìrineach an làthair na'r ſia'nuiſean, agus a cho-thionail ſo uile, gu 'n cuir ſibh cùl ris an diabhal agus ri uil oibribh, agus gu 'n creid ſibh gu bunailteach focal naomh Dhe, agus gu 'n coimhid ſibh àitheanta gu h uramach.

¶ An ſin feoruichidh a Miniſteir do 'n dream ata gus am baiſteadh fa leath na ceiſtean ſo a leanas.

AM bheil thu cuir cùl ris an diabhol agus ri uil' oibre, ri greadhnachas agus glòir dhiamhain an t-Saoghail, maille ri' uile thograibh ſanntach, agus mianaibh colnach na feola, air doigh nach lean thu iad, agus nach bi thu air do threorachadh leo?

*Freag*. Tha mi a cuir cùl riu uile.

*Miniſteir.*

AM bheil thu creidſin ann Dia an t-Athair uile chumhachdach, Cruithf hear neamh agus talmhuin?

Agus ann Ioſa Crioſd aon ghin Mhic-ſin, ar Tighearn? Agus gu n do ghabhadh è leis an Spiorad Naomh; gu 'n d' rugadh è leis an Oigh Muire; gu 'n d' f hulaing è fo Phontius Pilat, gu 'n do chèuſadh è, gu 'n d' f huair è bàs agus gu 'n d' adhlaiceadh è; gu 'n deach è ſios do dh-Ifrionn, agus mar an ceudna gu 'n d' èirich è rithiſt an treas la; gu 'n deachaidh è ſuas air neamh, agus gu bheil sè na ſhuidhe air deas lamh Dhe an t-Athair uile chumhachdaich; agus gu 'n tig ſe 'n ſin a ris aig deireadh an t-ſaoghail, a thoirt breath air bheoaibh agus air mharbhaibh?

Agus am bheil thu creidſin ann ſan Spiorad Naomh: An Eaglais naomh choitchionn; Co-chomunn nan Naoimh; Maitheanas peacaidh; Eis-eirigh na Colla; agus a bheatha mhairtheanach an deigh a bhàis?

*Freag*. Tha mi creidſin ſo uile gu diongalta.

*Miniſteir.*

*Ministeir.*

AN aill leat do bhaisteadh ann sa' chreidimh so?
*Freag.* 'S aill leam.

*Ministeir.*

MA seadh, an coimhid thù gu h-umhla toil naomh agus àithneanta Dhe, agus an siubhail thù ann ta feadh uile laethe do bheatha?
*Freag.* Coimhid mi.

¶ An sin their an Sagart.

O Dhe thròcairich, deonnich gu 'm bi an sean Adhamh ann san dream so air adhlacadh, air doigh gu 'm bi an duine nuadh air a thogail suas ann. Amen.

Deonuich gu 'm bàsuich gach anamhian feoIar an taobh stigh dhùibh, agus gu m bi gach uile nithe a bhuinneas do 'n Spiorad beo agus a' fas suas ann ta. Amen.

Deonuich dhoibh cumhachd agus neart gu buaigh bhi aca, agus caithream-buaigh a thoirt an aghaidh an diobhail, an t-saoghail, agus na feola. Amen.

Deonuich air bhi dhoibh air an tabhairt suas dhuitse ann so le 'r n-oifig agus le 'r ministrealachd, gu 'm bi siad mar an ceudna air a lionadh le subhailcibh neamhuidh, agus gu'm faigh siad tuarasdal siorruidh, trid do thròcair-se, O Thighearna Dhe bheannuichte, ata beo agus a' riaghladh nan uile nithe saoghal gun chrich. Amen.

A Dhe uile chumhachdaich, mhairtheanuich, b' è do Mhac ro ghràdhach Iosa Criosd, a dhòirt amach as a' thaobh ro phrìseil uisg' agus fuil, chum maitheanas ar-peacaidh-ne, agus a thug àithne d' a dheisciobluibh, gu 'n rachadh iad a theagasg nan uile chinneach, agus g' am baisteadh, ann ainm an Athar, agus a Mhic, agus an Spioraid naoimh, tha sinn a' guidhe ort, gu'n eisdeadh tu re achanuichibh a choi'thionail so;

naomhuich

naomhuich an t-uifge fo chum nigheadh diamhair air falbh peacaidh; agus deonuich gu m-faigh an dream ata gu bhi air a bhaifteadh ann air an ám fo, iom-laineachd do ghrais, agus gu 'm bi iad gu brath ann àireamh do chloinne firinich agus taghta, trid Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

¶ An fin gabhaidh an Sagart gach neach faileth ata r'a bhaifte air an lamh dheas, agus feoruich fe an ainm do na h-oideachaibh agus na muimeachaibh, agus an fin tumaidh fe sann uifge e, no dortadh fe uifge air, ag radh,

N. Tha mi 'ga d' bhaifteadh ann ainm an Athar, agus a Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Amen.

¶ An fin their an Sagart.

THA finn a' gabhail a' fteach an neach fo ann coi'thional treud Chriofd, agus tha finn ga comhrachadh le comharadh na croife, mar chomharadh nach bi nair air an deigh fo creideamh Chriofd air a cheufadh aideachadh, agus cogadh gu mifneachail fo bhratuich, an aghaidh peacaidh, an t-faoghail, agus an diabhoil; agus buanachadh na fhaighd-fhear agus na fheirbheifeach firineach do Chriofd gu crioch a bheatha. Amen.

*Ann fo ni an Sagart crois air aghaidh.*

¶ An fin their an Sagart.

A bhraithre ro ghràdhach, do bhri a nis gu bheil an dream fo aith ghinnte agus air an fuidheachadh ann an corp eaglais Chriofd, thugamaid buidheachas do 'n Dia uile chumhachdaich air fon nan fochairean fo, agus deanamaid urnuigh ris le aon inntin, gu n-caith iad a chuid eile da bheatha a reir an toifich fo.

¶ An fin air bhi dhoibh uile air an gluinibh, a deirear.

AR n-Athair ata air neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd Deanar do thoil air an talamh mar a dheantar air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar n-aran lathail.

Agus

Agus maith duinne ar ciontaidh, mar a mhaitheas ſin dhiobh-ſin a chiontuicheas n-ar n-aghaidh. Agus na leig am buaireadh ſinn, ach ſaor ſinn o olc.. Amen.

THa ſin a' toirt buidheachais umhla dhuit, O Athair neamhuidh gu 'n d' aontuich thu ſinn-ne a ghairm gu eolas do ghràis agus creidimh ann-ad; meaduich an t-eolas ſo, agus daingnich an creidimh ſo ann-ain gu bràth. Tabhair do Spiorad naomh do 'n mhuintir ſo, chum air bhi dhoibh a nis air an ath-bhreith, agus air an deanamh nan oighribh air ſlainte ſhiorruidh trid ar Tighearn Joſa Crioſd, gu 'm buanuich iad nan ſeirbheiſich dhuit-ſe, agus gu 'm faigh iad (còir air) do ghealladh, trid an Tighearn Joſa Crioſda do Mhac, ata beo agus riaghladh maille ruit-ſa ann aonachd an Spioraid naoimh cheudna gu ſiorruidh. Amen.

¶ An ſin air dhoibh bhi uile nan ſeaſamh, gnathuichidh a' Mhiniſteir an carail ſo a leanas; a' labhairt air thus ris na h-Oideachaibh agus ris na Muimeachaibh.

DO bhri gu 'n do gheall a mhuintir ſo an bhur làthair, cùl a chuir ris an diabhol agus ri uil' oibribh, creidſin ann an Dia, agus ſeirbheis a dheanamh dha; feumaidh ſibh-ſe a chuimhneachadh gur h-è bhur gnothach agus bhur dleaſdanas a chuir an cuimhne dhoibh, ciod ì a mhoid, an gealla, agus an aidmheil fhollaſach a rinn iad air an àm ſo ann làthair a choi'thionail ſo, agus gu h-àraid ann bhur làthair-ſe ata na 'r fia'nuiſibh taghta aca. Agus gairmidh ſibh orra mar an ceudna chum an uile dichioll a dheanamh gu bhi air an teagaſg gu ceart ann am focal naomh Dhe, chum gu 'm fàs iad ann an gràs, agus ann eolas ar Tighearn Joſa Crioſd, agus gu 'n caith iad am beatha gu diaghaidh, fìrineach, agus gu meaſarra ſan t ſaoghal ſo 'ta làthair.

(¶ Agus a ſin a' labhairt ris a mhuintir ata air an ur bhaiſteadh, theid e air aghaidh, agus their e,)

AGus air bhur ſon-ſa, a chuir air an àm ſo Crioſd umaibh leis a Bhaiſte, tha è mar fhiachaibh agus mar dhleas'nas oirbh-ſe mar an ceudna, air bhi dhuibh air bhur deanamh na 'r cloinn do Dhia, agus do 'n t-ſolus le creidimh ann Joſa Crioſd, ſubhail a rèir bhur gairm chrioſduigh, agus mar is

cubhaidh

cubhaidh do chloinn an t-soluis: a' cuimhneachadh do ghna gu bheil am baiste a' taisbeanadh dhuinn ar n-aidmheil; eadhon, eisiomplair ar Slanui'fhear Criosd a leantuin, agus a bhi air ar deanamh cosmhuil ris; ionnas mar a bhàsuich eisin, agus mar a dh' eirich è a rìs air ar soinne; mar sin gur còir dhuinn-ne ata air ar baisteadh, bàsuchadh o pheaca; agus eiridh a rìs a chum fìreantachd, do ghna a' marbhadh ar n-uile dhroch mhianna truaillidh, agus a' dol air ar n-aghaidh gach la ann s gach subhailc agus diaghachd beatha.

¶ Tha e iomchuidh gu 'm biodh gach neach ata air am baisteadh mar so air an daingneachadh leis an Easbuig co luath an deigh am baisteadh 's a bhios co'throm air; chum gu 'm bi comas aige teachd a dh' ionsuidh a chomanaich naomh.

¶ Ma bheirear dream air bith nach do bhaisteadh n-ann naoidheantachd, a chum am baisteadh mu 'n tig iad gu bliadhnaidh tuigse gu freagairt air an son fein; is leor feum a dheanamh do'n oifig air son baiste follasach naoidheana, no (ma bhios mor chunnart ann) do'n oifig air son baiste uaignaich, amhain aig mutha an fhocail (naoidhean) air son (leanabh no neach) mar ata chuis aig iarruidh.

# LEABHAR CHEIST;

## Se ſin, Teagasg a dh' fheumas gach neach fhoghlum, mun tig e gu bhi air a dhaingneachadh leis an Eaſbuig.

*Ceiſt.*

C' AINM ata ort?
*F. N.* no *M.*

*C.* Co thug an t-ainm ſin dhuit?

*F.* M' òideachan agus mo mhuimeachan ann mo bhaiſte, ann s-an d' rinneadh me a' m' bhall do Chriosd, a' m' leanabh do Dhia, agus a' m' oighre air rioghachd neamh.

*C.* Ciod a rinn t-òideachan agus do mhuimeachan an ſin air do ſhon?

*F.* Gheall agus mhoidich iad tri nithe ann a m' ainm. Air thùs gu 'n cuirinn cùl ris an diabhol agus rì uil oibre, rì greadhnachas agus rì diamhanas an t-ſaoghail aingidh ſo, agus uile ainmhianna peacach na feola. 'S ann dara àite, gu 'n creidin uile phonca na creideamh Chriosduidh. Agus s-ann treas aite, gu 'n coimhdin toil agus aitheanta naomha Dhe, agus gu 'n ſiubhlain ann-ta feadh uile làeth mo bheatha.

*C.* Nach 'eil ù 'm barail gu bheil a dh' fhiachaibh ort a chreidſin, agus a dheanamh, mar a gheall iad-ſan air do ſhon?

*F.* Tha gu deimhin; agus le comhnadh Dhe, ni mi ſin. Agus tha mi toirt buidheacheais o m' chridhe d' ar n-Athair neamhuidh, gu 'n do ghairm è mi dh' ionſuidh ſtaid ſo na ſlainte, trid Joſa Crioſd ar Slanui'fhear. Agus tha mi guidhe air

air Dia a ghràs a thoirt dhomh, chum gu 'm buanuich mi s-ann ſtaid ſin gu crioch mo bheatha.

*C.* Aithris Poncan do chreideamh.

*Freagradh.*

CReidim ann Dia an t Athair uile chumhachdach, Cruithfhear neimh agus talmhain:

Agus ann Joſa Crioſd aon Mhac ſan ar Tighearna; Neach a ghabhadh leis an Spiorad Naomha, A rugadh leis an Oigh Muire; A dh' fhuiling ſo Phontius Pilat, Do cheuſa, do fhuair bàs, do adhlaiceadh. Chaidh è ſios do dh' Ifrionn; Air an treas la Dh' eirich è rìs o na mairbh, Chaidh è ſuas air neamh, agus ata ſè na ſhuidhe air deas laimh Dhe, 'n Athair uile chumhachdaich; a' ſin thig è thoirt breith air bheothaibh agus air mharbhaibh.

Creidim ann ſan Spiorad Naomh: an Eaglais Naomh choitchinn; Co-chomunn nan Naomh; Maitheanas na 'm peacanna; Aiſeirigh na colla. Agus a bheatha mhairtheanach. Amen.

*C.* Ciod tha thu foghlam gu ſonnruichte ann poncaibh ſo do chreidimh?

*F.* Air thùs, Tha mi foghlam creidſin an Dia an t-Athair, a rìnn mìſe, águs an ſaoghal uile.

S ann dara àite, ann Dia a Mac, a ſhaor miſe, agus an cinne-daoine uile.

S ann treas aite, ann Dia an Spiorad naomh, a naomhuicheas miſe, agus pobull taghta Dhe gu h-iomlan.

*C.* Thuirt ù gu 'n do gheall t-oideachan agus do mhuimeachan air do ſhon, gu 'n coimhdeadh tu àitheanta Dhe. Innis dhomh. cia lion àithne 'ta ann?

*F.* Deich aitheanta.

*C.* Creud iad?

*Freag.*

NA h-àitheanta ſin a laibhair Dia s ann fhichidibh caibdoil do Exodus, ag radh, Is miſe an Tighearna do Dhia, a thug thuſa 'mach a' talamh na h-Eiphte, a' tigh na daorſa.

I. Na biodh Dèe air bith eil agad ach miſe.

II. Na dean dhiut fèin *dealbh* fnaidhte, no coflas 'fam bith *a dh'aon ni*, a *ta* 'fna neamhaibh fhuas, no air an talamh fhìos, no 'fna h-uifgeachaibh fuidh 'n talamh. No crom thu fèin sìos doibh, agus na dein feirbhis doibh: oir mis' an Tighearna do Dhia, *is* Dia eudmhor mi, a' leantuinn aingidheach nan aithreacha air a' chloinn, gus an treas, agus an cheathramh *ginealach* dhiubhfan a dh'fhuaithaicheas mi; agus a' nochdadh tròcair do mhìltibh dhiubhfan a gràdhaicheas mi, agus a choimhideas m'àitheanta.

III. Na Tabhair ainm an Tighearna do Dhia 'an dìomhanas; oir cha mheas an Tighearna neo chiontach *efan* a bhear ainm an dìomhanas.

IV Cuimhnich la na fabaid a naomhachadh. Se laithean faothraichidh tu, agus ni thu t'oibair uile. Ach *air* an t-feachdamh la *tha* fabaid an Tighearna do Dhè: *air an la fin* na dean obair 'fam bith, thu fein, no do mhac, no do nighean, d' òglach, no do bhan-oglach, no d'ainmhidh, no do choigreach a *ta* 'n taobh a ftigh do d' gheataibh: oir ann an fè laithibh rinn an Tighearna na nèamhan agus an talmamh, an fhairge, agus gach ni a *ta* annta; agus gabh è fois air an t-feachdamh la, agus naomaich fè è.

V. Tabhair onoir do t'athair, agus do d' mhathair; a chum as gu 'm bi do laithean buan air an fhearann a *tha* 'n Tighearna do Dhia a' toirt dhuit.

VI. Na dean mortadh.

VII. Na dean adhaltrannas.

VIII. Na dean gaduigheachd.

IX. Na tabhair fianuis bhrège 'n aghaidh do choimhearfnaich.

X. Na fanntaich tigh do choimhearfnaich; na fanntaich bean do choimhearfnaich, no òglach, no bhan-oglach, no dhamh, no afal, no aon ni a '*s* le do choimhearfnach.

*C.* Ciod ata thu foghlam gu fonnruichte leis na h-àitheantaibh fo?

*F.* Tha mi foghlam dà nì: mo dhleas'nas do Dhia, agus mo dhleas'nas do m' choimhearfnach.

*C.* Ciod è dó dhleas'nas do Dhia?

*F.* 'S è mo dhleas'nas do Dhia creidfin ann, eagal-fan a bhi orm, agus gràdh thoirt dha le m' uile chridhe, le m' uil' inntin, le m' uil' anam, agus le m' uile neart; aodhradh dheanamh dha; buidheachas thoirt dha, mo dhòchas gu h-iomlan a chuir ann, gairm air, Onair thoirt ga ainm

ainm naomh agus da fhocal; agus feirbheis a dheanamh dha gu fìrineach feadh uile laethibh mo bheatha.

*C.* Ciod è do dhleas'nas do d' choimhearſnách ?

*F.* S è mo dhleas'nas do m' choimhearſnach, a ghràdhachadh mar mi fein, a dheanamh do na h-uile dhaoine mar bu mhaith leam iad-ſan a dheanamh dhomh-ſa. Gràdh, onair, agus comhnadh thoirt do m' Athair agus do m' mhathair. Uram agus umhlachd do 'n Righ, agus do gach neach ata ann ughdaras fo. Gèileadh do m' uachdaranaibh uile, mo luchd teagaisg, mo bhuachailean ſpioradail agus mo mhàiſtirean. Mi fein a ghiulan gu h-irioſal agus gu h-uramach a thaobh gach neach is fearr na mi fein, gun chron a dheanamh do neach air bith le focal no gniomh. A bhi fìrineach agus ceart ann a m' uile ghnothaichibh, gun mhi-ruin no fuath a bhi ann mo chridhe. Mo lamhan a chumail o ſpiolladh agus o ghaidichd, agus mo theangaidh o dhroch caint, o bhreugaibh agus o ſgainnil. Mo chorp do chumhail a' meaſſarachd, ann ſtuaim agus ann geamnachd. Gun bhi ſanntachdh no mianachadh maoin dhaoin' eile; ach a' foghlam agus a' ſaoithreachadh do rìreadh chum mo theachd antìr fein fhaghail gu h-onarach, agus mo dhleas'nas a dheanamh s-ann ſtaid beatha ſinn s-ann toil le Dia mo ghairm s-ann t-ſaoghal.

*Fear-ceaſnuich.* Mo leanabh maith, biodh fios fo agad, nach urrain thu na nithe ſo dheanamh uait fein, no ſuibhal ann àitheantaibh Dhe, agus feirbheis a dheanamh, dha gan a ghrás ſon ruichte fein, ni is eigin dhuit fhoghlam iarruidh gach uile ám le urnuigh dhùrachduich. Uime ſin leig dhomh a chluintin an urrain thu urnuigh an Tighearna a radh ?

*Freag.*

AR n' Athair ata air neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd. Deanar do thoil air an talamh mar a dheantar air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar n-aran lathail. Agus maith dhuinne ar ciontaidh, mar a mhaitheas ſinn dhiobhſin a chiontuicheas n-ar n-aghaidh. Agus na leig ann buaireadh ſinn, ach ſaor ſinn o olc. Amen.

*C.* Ciod ata thu 'g iarruidh air Dia s-ann urnigh ſo ?

*F.* Tha mi 'g iarruidh air mo Tighearna Dia, ar n-Athair neamhuidh, fear-tabhairt gach uile mhaitheas, a ghràs a chuir thugam-ſa,

thugam-sa, agus a dh' ionsuidh nan uile dhaoine, chum gu 'n toir sin aodhradh dha, seirbheis da, agus umhlachd dha mar bu chòir dhuinn a dheanamh. Agus tha mi guidhe air Dia, gu n-tabhair è dhuinn gach nì ata dh' uireasbuidh oirn araon do thaobh ar n-anamaibh agus ar cuirp; agus gu 'm bi se tròcaireach dhuinn, agus gu 'm maith sè ar peacaidh dhuinn; agus gu ma toil leis ar gleidheadh agus ar dion ann s-gach uile chunnart spioradail agus corporra; agus gu 'n coimhid è sinn o gach peaca agus aingeachd, agus o 'r namhaid spioradail, agus o bhàs siorruidh. Agus tha dòchas agam gu 'n dean è so d'a thròcair agus d' a mhaitheas, trìd ar Tighearna Josa Criosd. Agus air an aobhar sin a deirim Amen. Biodh è mar sin.

*Ceist.*

CIA lion sácramaint a dh' orduich Criosd ann na eaglais?

*F.* Da shàcramaint amhain, ata n-cumantas feùmail a chum slainte, 's iad sin, baiste, agus suipeir an Tighearna.

*C.* Ciod tha thu ciallachadh leis an f hocal so *sacramaint?*

*F.* Tha mi cialluchadh comhthara faicsionach o 'n taobh a muigh air gràs spioradail o'n taobh a stigh, air a thoirt dhuinn-ne, air orduchadh le Criosd fein, mar mheadhon leis am faigh sinn an gràs sin, agus mar gheall 'g a dheanamh cinnteach dheth.

*C.* Cia lion pàirt ata ann sacramaint?

*F.* Da phàirt: An comhthara faicsionach o 'n leith a muigh, agus an grás spioradail ann taobh a stigh.

*C.* Ciod è comhthara faicsionach o 'n leith a muigh no foirm a bhaiste?

*F.* Uisge: ann s a' bheil neach air a bhaisteadh ann aim an Athair, agus a Mhic, agus an Spioraid naoimh.

*C.* Creud è an gràs spioradail ann taobh a stigh?

*F.* Bàs do pheaca, nuadh bhreith fìrinteachd: oir air bi dhuinn air ar breith ann am peaca thaobh natuir, agus na 'r cloinn feirge, tha sinn le so air ar deanamh na 'r cloinn gràis.

*C.* Ciod ata air iarruidh air dream bhios a chum am baisteadh?

*F.* Aithreachas, leis an trèig iad peaca; agus creideamh, leis an creid iad gu seasmhach geallaidh Dhe a finn s è dhoibh s ann t-sacramaint sin.

C

*C.* C' àir ſon ma ſeadh ata naoidheana air am baiſteadh, nuair a thaobh an aois mhaoth nach urrain iad ſin a choi'-lionadh?

*F.* Do bhri gu bheil iad a gealtain an da chuid le 'n urraſaibh: agus a nuair a thig iad fein gu h-aois, tha dh' f hiachaibh orra an gealla choi'lionadh.

*C.* C' air ſon a dh' orduicheadh ſacramaint ſuipeir an Tighearna?

*F.* A chumail ghna chuimhne air iobairt bàis Chriofd, agus na ſochairin ata ſinn a' faghail leis.

*C.* Ciod a phàirt, no an comhthara o 'n leith a muigh ata ann ſuipeir an Tighearna?

*F.* Aran agus fìon, a dh àithn an Tighearna do ghabhail.

*C.* Ciod a nì ata air a chialluchadh ann taobh a ſtigh?

. Corp agus fuil Chriofd, ata gu deimhin agus do rìreamh air an gabhail leis na creidmhich ann ſuipeir ann Tighearna.

*C.* Creud iad na ſochairean d' am bheil ſinn na 'r luchd copairt leo ſin?

*F.* Gu bheil ar n-anamaibh air an neartuchadh agus air am beathachadh le corp agus le fuil Chriofd, mar ata ar cuirp leis an aran agus leis an fhion.

*C.* Ciod ata air iarraidh orra-ſan a thig gu ſuipeir an Tighearna?

*F.* Iad fein a cheaſnuchadh, am bheil iad a gabhail fior aithreachas air ſon nan peacaidh a rinn iad roimh, a' cur rompa gu ſeaſmhach beatha nuadh do chaitheamh; gam bheil creideamh beothail aca ann tròcair Dhe tre Chriofd, le cuimhne thaingeil air a bhàs; agus a bhi ann gràdh leis na h-uile dhaoine.

¶ Air laethibh Domhnuich agus air laethibh naomh, an deigh an dara leaſain, aig an urnuigh fheaſcair, teagaiſgidh agus ceaſnuichidh Miniſteir gach ſgireachd gu follaſach ann ſan eaglais, a mheud do a' ſgireachd, a chuirreadh na ionſuidh, 's a chi e iomchuidh, ann an cuid eigin do na ceiſtibh ſo.

¶ Agus bheir na h-uil' athair, mathair, maighiſtir, agus ban-mhaighſtir air an ſearbheiſich, agus air an fhoghlumaich (nach d' fhoghlum an leabhar cheiſt) teachd do dh' ionſuidh na h-eaglais ann s-an am orduichte, agus eiſdeachd gu h-umhla, agus chum a bhi air'n theagaſg leis a Miniſteir, gus am foghluim iad na dh' orduicheadh dhoibh an ſo.

¶ Co luath 's a thig clann gu aois iomchuidh, agus a 's urrain iad an Creud, urnuigh an Tighearna, agus na deich aitheantan a radh ann caint mathar eil; agus mar an ceudna a's urrain iad ceiſtin eile an leabhar cheiſt aith-ghearradh ſo a fhreagradh; bheirear iad chum an Easbuig. Agus bidh eide, no muime aig gach neach mar fhia'nuis an daingneachadh.

Agus

¶ Agus c' uin air bith a bheir an t-Easbuig fios gu clann a thoirt na ionsusdh chum an daingneachadh, bheir Ministeir gach sgireachd leis, no cuiridh s'e uaithe fo laimh sgriobhaidh chum an Easbuig, ainm na Muintir sin uile a sgireachd-sa ata se meas iomchuidh re 'n tabhairt a dh' ionsuidh an Easbuig a chum an daingneachadh. Agus ma mheasas an t-Easbuig gur coir sin a dheanamh, daingnichidh 's e iad air a mhodh so a leanas.

---

## ORDUGH an DAINGNEACHAIDH, no leagadh lamh air an dream a bhaisteadh, agus a thainig gu bliadhnaibh tuigse.

¶ Air an la orduichte, air bhi do 'n dream sin uile ata chum an daingneachadh air an am sin, air an cuir an ordugh, agus nan seasamh an lathair an Easbuig, leughaibh s'e fein (no ministeir eile a dh' orduicheas e) an romh-radh so a leanas.

CHum gu 'm bi an co dhaingneachadh air a fhrithealadh chum tuille foghlam do'n dream a ghabhas è, dh' orduch an eaglais, nach biodh neach air bith o so suas air an cuir fo laimh Easbuig, ach an dream is urrain an Crèud, urnuigh an Tighearna, agus na deich áitheantan a radh; agus mar an ceudna a's urrain na ceistin eile ata air an cur fios ann san leabhar aith-ghear cheist an fhreagradh : Agus tha 'n t-ordugh so ro fheumail ri chumail, chum air teachd do chloinn anis gu bliadhnaibh tuigse, agus air dhoibh fhoghlam ciod a gheall an oideachan agus a' muimeachan air an son ann am baiste, gu'm fead iad na nithe ceudna a cheangal agus a dhaingneachadh le 'm bèul agus le 'n toil fein gu follasach ann làthair na h-eaglais; agus a ghealladh mar an ceudna, gu 'n dean iad fein gu brath an dìchioll le gràs De, air na nithe sin leis an d' aontuich iad le 'n aidmheil a choi'lionadh gu fìrineach.

An

¶ An ſin their an t-Eaſbuig.

AM bheil ſibh-ſe ann ſo ann làthair Dhe agus a chothionail ſo, ag ath-nuadhaich an gealla ſolaimte agus a mhoid a rinneadh ann bhur n ainm aig 'ur bhaiſteadh; a' daingneachadh agus a' ceangal na' nithe ceudna ann bhur pearſanna fein, agus aig aideachadh gu bheil a dh' fhiachaibh oirbh na h-uile nì a ghabh bhur n-oideachan agus bhur muimeachan orra ſan am ſin air bhur ar ſon a chreidſin agus a dheanamh?

¶ Agus freagradh gach aon aca le guth ſoilleir,
Tha mi.

*An t-Easbuig.*

THA ar comhnadh ann ainm an Tighearna;
*Freag.* Do rinn neamh agus talamh.
*Easb.* Gu ma beannuichte ainm am Tighearna.
*Freag.* O ſo amach ſaoghal gun chrìch.
*Easb.* A Thighearna eiſd r'ar n-urnuigh.
*Freag.* Agus thigeadh ar glaoidh do t-ionſuidh.

*Easbuig.* Deanamaid Urnuigh.

A Dhe uile chumhachdaich agus ſhiorruidh, a dheonuich iad ſo do ſheirbheiſich ath-gheinmhin le h-uiſge agus leis an Spiorad naomh, agus a thug dhoibh maitheanas n-ann uile pheacaidh; neartuich iad tha ſinn a guidhe ort, O Thighearna, leis an Spiorad naomh am fear-Comhfhurtaich, agus meaduich ann-ta gach la gibhtin lionmhor do ghràis; Spiorad a ghliocas agus na tuigſe; Spiorad na comhairle agus a' neart ſpioradail; ſpiorad an eolais agus na fior dhiaghachd; agus lion iad, O Tighearna, le Spiorad t-eagail naomha fein, nois agus gu ſiorruidh. Amen.

¶ An ſin air bhi dhoibh uile air an gluinibh ann ordugh am fia'nuis an Easbuig, cuiridh e lamh air ceann gach neach fa leath, ag radh,

DIon, O Thighearna, a' neach ſo do leanabh, [no a' neach ſo do ſheirbheiſeach] le d' ghràs neamhuidh, chum gu 'm bu leat fein è gu bràth: agus gu 'm fàs è ann do ſpiorad naomh gach la na's mo agus na's mo, gus an tig sè dh' ionſuidh do rioghachd ſhiorruidh. Amen.

¶ An ſin their an t-Easbuig.

Gu n rabh an Tighearna maille ribh.
*Freag*. Agus maille ri do ſpioradſa.

¶ Agus air dhoibh an leigeadh ſios uile air an gluinibh, cuiridh an t-Easbuig ris, na cha labhairt,

Deanamaid Urnuigh.

AR n' Athair ata air neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd. Deanar do thoil air an talamh mar a dheantar air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar n-aran lathail. Agus maith dhuinne ar ciontaidh, mar a mhaitheas ſin dhiobhſin a chiontuicheas n-ar n-aghaidh. Agus na leig àm buaireadh ſinn, ach ſaor ſinn o olc. Amen.

¶ Agus an Urnuigh ſo,

A Dhe uile chumhachdaich agus ſhiorruidh, a bheir dhuinn a thoileachadh agus a dheanamh na nithe ſin ata maith agus taitneach do d' mhòrachd dhiaghaidh; tha ſinn a' cur ſuas ar n-achanuich umhla riut air ſon iad ſo do ſheirbheiſich, air na chuir ſinne ar lamhan s-ann àm ſo, (a reir eiſimpleir t-abſtola naomh) a thoirt dearbha dhoibh (leis a chomthara ſo) air do gheanmaith agus air do mhaitheas gràſail d'an taobh-ſan. Tha ſinn a' guidhe ort, gu 'm bitheadh do lamh atharail gu brath os an ceann; bitheadh do Spiorad naomh do ghna maille riu; agus mar ſin treoruich iad ann eolas agus ann umhlachd t-fhocal fein, chum gu 'm faigh iad a bheatha mhairtheanach fa dheoidh, trid ar Tighearna Joſa Crioſd, ata beo agus a righeachadh maille riutſa agus ris an Spiorad naomh, aon Dia gu brath, ſaoghal gun crìch. Amen.

O Thighearn uile chumhachdaich, agus a Dhe ſhiorruidh, tha ſinn a guidhe ort, aontuich araon ar cridheachan agus ar cuirp a ſtiuradh, a naomhachadh, agus a riaghladh ann ceumaibh do lagh agus ann oibreadh t-aitheanta, chum trid do dhìdean ro thrèun, araon ann ſo agus gu bràth, gu 'm bi

bi ſinn air ar gleidheadh ann corp agus ann anam, trid ar Tighearn agus ar Slanui'ſhear Joſa Crioſd. Amen.

¶ An ſin beannuichidh an t-Easbuig iad, ag radh mar ſo,

GU n rabh beannuchadh an De uile chumhachdaich, an t-Athair, a Mac, agus an Spioraid naoimh oirbh-ſe, agus gu 'm ſanadh è maille ribh gu ſiorruidh. Amen.

¶ Agus cha leigear le neach air bith teachd a chum a chomanaich naomh, gus am bi ſe air a-dhaingneachadh, no gus am bi ſe ullamh agus togarach gu bhi air a dhaingneachadh.

ORDUGH

# ORDUGH a PHOSAIDH.

¶ AIR thus feumaidh gairmeanna na muintir ſin uile ata chum am poſadh ri cheile bhi air an glaodhuich s-ann eaglas air tri dia-domhnuicheadh no tri laeth naomh eile fa leath, an am na ſeirbheis dhiaghaidh, air ball roimh bhriathra na Oſrail; a Miniſteir ag radh mar is gna,

THA mi cuir a geil nan gairmeanna pòſaidh eidir *M.* do —— agus *N.* do —— Ma 's aithneadh do neach air bith agaibh-ſe adhbhar no bacadh laghail, air ſon nach feudadh an dias ſo a cheangal ri cheile ann am póſadh naoimh, is cóir dhuibh inſeadh: 'Sè ſo an ceud [an dara, no an treas] gairm.

¶ Mur 'eil a mhuintir ata chum am poſadh, s-ann aon ſgireachd, feumaidh iad an gairm s-ann da ſgireachd; agus cha phos Miniſteir aon ſgireachd iad, gun dearbhadh fhaghail o Mhiniſteir na ſgireachd eile, gu 'n deachuidh an gairm tri uairean.

¶ Air an la agus air an am orduichte chum a phoſaidh, thig a mhuintir ata gu poſadh, a ſteach gu mheadhon na h-eaglas maille ri 'n cairdibh agus ri 'n coimhearſnaich: agus air ſeaſamh dhoibh le cheile, an duine air an lamh dheis, agus a bhean air an lamh chli, their an Sagairt,

A Mhuintir ionmhuinn, tha ſinn ann ſo cruinn ann ceann a cheile ann làthair Dhe, agus ann làthair a cho'thionail ſo, chum am ſear ſo agus a bhean ſo a cheangal ri chèile ann am póſadh naomh, nì ata na ſtaid onaraich, a dh' orduich Dia nuair a bha an duine ann ſtaid neo chiontaich, a' ciallachadh dhuinne an ceangal diamharach ata eidir Crioſd agus eaglais fein; an ſtaid naomh air na chuir è onair agus ſgeimh le a làthaireachd fein; agus leis a cheud mhìorbhuil a rinn è ann Càna na Galali, agus ata N. Pól a moladh mar ſtaid urramaich a' meaſg nan uile dhaoine; agùs air an aobhar ſin nach cóir do neach air bith thionſgnadh, no a ghabhail o 's laimh gun no ſmuainteachadh, gu faoin, no gu macnaſach, a chum ciocras agus ain-mianna feolmhar dhaoine

do

do ſhâſuchadh, mar na h-ainmhidh brùideil gun tuigſe; ach gu h-urramach, gu glic, gu cialach, gu meaſara, agus an eagal De, a' ſmuainteachadh mar is còir c'àr ſon a dh' orduicheadh am pòſadh.

Air thus dh' orduicheadh è chum clann do ghintin, chum an togail ſuas ann eagal agus ann altrum an Tighearna, agus a chum moladh ainma naomh ſan.

San dara àite, dh orduicheadh è mar leigheas an aghaidh peacaidh, agus a chum ſtriopachas do ſheachnadh; chum gu 'm feudadh an dream aig nach 'eil gibht na geanmnachd pòſadh, agus gu'n gleidheadh iad iad-fein nam buill neo-thruaillidh do chorp Chrioſd.

Sann treas aite, dh' orduicheadh è chum an co'luadar, an comhnadh, agus an co'fhurtachd a 's coir do gach aon aca fa leath a thoirt d' a cheile, araon ann ſoirbheas agus ann triob-laid: ann s-ann ſtaid naomha ſo tha 'n dias ſo ata làthair a teachd a nis gu bhi air an ceangal. Air an aobhar ſin ma 's urrain duine air bith aodhbhar ceart, fheuchain nach feuda an ceangal gu laghail ri chèile, labhradh fè anis, no bidh è na thoſd gu brath an deigh ſo.

¶ Agus mar an ceudna a labhairt riu-ſan ata chum am poſadh their s'e,

THA mi aig iarruidh agus a' cuir a dh' fhiachaibh oirbh le cheile (mar a fhreagras ſibh ann la uabhaſach a bhreath-ea'nais, nuair a bhios rùin gach uile chroidhe air an deanamh follaſach) ma 'ta fios aig aon agaibh air baca air bith air ſon nach feudadh bhur ceangal ri cheile gu laghail am pòſadh, gu 'n aidich ſibh è air an àm ſo. Oir bithibh ro chinnteach, a mheud 's a 'ta air an ceangal ri cheile air doigh nach 'eil focal De a' ceadachadh, nach 'eil iad ceangailt rì cheile le Dia, ni mo 'ta am pòſadh laghail.

¶ Air an la ſin a phoſaidh, ma chuireas neach air bith an geil amladh air bith air ſon nach feudadh an cuir cuideachd ann poſadh le lagh Dhe, no le lagh na rioghachd ſo, agus gu 'n ceangail ſe e fein agus uraſan foghainteach ma' ris do 'n lanan, no gu 'n cuir e ſtigh geall-taſgaidh (ann s-am bi luach iomlan gach coſtas a thig leis a ſin air a mhuintir ata chum poſadh) gus a ri ata e 'g radh a dhearbhadh: An ſin feumaidh dail a chuir ann ſa phoſadh gus am bi 'n fhirinn air a ranſachadh.

¶ Mur bi baca air a chur an geil, an ſin their a' Miniſteir ris an fhear.

An

*M.* AN àill leat a bhean ſo do bhi agad mar do bhean phoſda, chum bhur beatha do caitheadh maille ri cheile a reir ordugh Dhe, ann ſtaid naomh a phòſaidh? An gràdhuich ù ì, an co'fhurtuich ù ì, an onaraich agus an gleidh thù ì, ann tinnis agus ann ſlainte, agus a treigeadh gach uile bhean eile, an gleidh thu ù fein dh' ìſe amhain, co fhad 's a bhios ſibh beo le cheile?

¶ *Freagraidh am fear*, Is aill leam.

¶ *An ſin their a Miniſteir ris a mhnaoi*,

*M.* AN àil leat am fear ſo do bhi agad mar t-fhear poſta, chum bhur beatha do chaitheadh maille ri cheile a rèir ordugh Dhe an ſtaid naomh a phòſaidh; an toir thu umhlachd dha, an dean ù ſeirbheis dha, an gradhaich, an onaraich, agus an gleidh thu è, ann tinnis agus an ſlainte, agus a treigeadh gach uile fhear eil, an gleidh thu u-fein dha-ſa amhain, co fad 's a bhios ſibh beo le chèile?

¶ *Freagraidh a bhean*, Is aill leam.

¶ *An ſin their a Miniſteir*,

Co bheir a bhean ſo chum a póſadh ris an fhear ſo?

¶ An ſin bheir iad an gealla da cheile air a mhodh ſo.

¶ Air do 'n Mhiniſteir a bhean a ghabhail as laimh a h-athar no a caraid bheir ſe air an fhear lamh dheas na mna a glacadh le laimh dheis fein, agus ag radh na dheigh fein mar a leanas.

THA miſe *M.* ga do ghabhailſe *N.* mar mo bhean phòſda, gu bhi agam agus ga d' chumail o 'n la ſo ſuas, air ſon na 's fearr air ſon na 's measa, air ſon na 's beartuicheadh air ſon na 's bochda, ann tinnis agus ann ſlainte, gu d' ghràdhach agus gu d' altrum gus an ſgar am bàs ſinn, a reir ordugh naomh Dhe; agus a chum na crìche ſin tha mi toirt mo ghealla dhuit.

¶ An ſin ſgaoilidh iad lamhan, agus glacaidh a bhean le a laimh-dheis fein, lamh dheas an fhir, agus their i mar an ceudna an deigh a Miniſteir,

Tha

THA mise *N.* ga d' ghabhailse *M.* mar m' fhear pòsda, gu bhi agam agus ga d' chumhail o 'n la so suas, air son na 's fearr air son na 's measa, air son na 's beartuicheadh air son na 's bochda, ann tinnis agus ann slainte, ga d' ghràdhachadh, ga d' altrum, agus gu bhi umhla dhuit, gus an sgar am bás sinn, a reir ordugh naomh Dhe; agus a chum na crìche so tha mi toirt mo ghealla dhuit.

¶ An sin sgaoilidh iad an lamhan a ris, agus bheir am fear faine do 'n mhnaoi, ga chuir air an leabhar, ma' ris an dlighe gnathaichte do 'n Ministeir agus do 'n chleireach. Agus air togail an fhaine do'n Ministeir, bheir se do'n fhear e, ga chuir air a cheathramh mear do laimh chli na mna. Agus air cumail an fhaine an sin do 'n fhear agus air bhi dha air a theagasg leis a Ministeir, their se,

THA mi ga d' phòsadh leis an fháine so, tha mi toirt onair dhuit le 'm chorp, agus tha mi toirt dhuit mo maoin shaoghalta uile: ann ainm an Athair, agus a Mhic, agus an Spioraid naomh. Amen.

¶ An sin air do 'n fhear am faine fhagail air a cheathramh mear do laimh chli na mna, theid iad sios air an gluinibh le cheile, agus their a Ministeir,

Deanamaid Urnuigh.

O Dhe shiorruidh, a chruith-fhear agus fhear-coimhid a chinne-daoin' uile, fhear-tabhairt gach uile ghràs spioradail, ughdair na beatha shiorruidh; cuir do bheannachadh orra so do sheirbheisich, an fear so agus a bhean so, ata sinn-ne a' beannuchadh ann a t-ainm-se: chum mar a chaith Isaac agus Rebecca am beatha gu threibh-deirach ma' ri cheile, mar sin gu 'n dean a mhuintir so a mhòid agus an cumhnanta a rinneadh eatorra, (air am bheil am faine so a thugadh seachad agus a ghabhadh mar chomhara agus mar gheall) a choi'lionadh agus a chumhail gu daingean, agus gu 'm buanuich iad ann gradh iomlan agus an sith le cheile, agus gu 'n caith iad am beatha a reir do lagh-sa, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

¶ An sin ceanglaidh a Ministeir an lamhan deas ri cheile, agus their se,

Iad-san a cheangail Dia ri cheile, na cuireadh duine air bith o cheile.

A

¶ An ſin labhruidh a Miniſteir ris a phobull.

DO bhri gu 'n d' aontuich *M.* agus *N.* le cheile ann am pòſadh naomha, agus gu 'n tug iad ſia'nuis air an nì cheudna ann làthair Dhe agus na cuideachd ſo, agus chum na crìche ſin gu 'n daingnich iad an gealla do cheile, agus gu 'n d' fhoillſich iad a' nì ceudna le fàine do thabhairt agus do ghabhail, agus le glacadh lamh, tha miſe ga 'n gairm nan lánan pósda ri cheile, ann ainm an Athar, agus a Mhic, agus an Spiorad naoimh. Amen.

¶ Agus cuiridh a Miniſteir am beannuchadh ſo ris,

GU 'm beannuicheadh, gu 'n gleidheadh, agus gu 'n coimhdeadh Dia an t-Athair, Dia a' Mac, Dia an Spiorad naomh ſibh; gu 'n ſealladh an Tighearna gu tròcaireach le ghean maith oirbh, agus gu 'n lionadh è ſibh leis gach uile bheannachadh agus ghrás ſpioradail, chum gu 'n caith ſibh bhur beatha ma' ri cheile s-an t-saoghal ſo, air doigh gu 'm fuigh ſibh a' bheatha mhairtheanach s-an t-ſaoghal ata ri teachd. Amen.

¶ An ſin air dol do 'n Miniſteir no do 'n chleireach gu bord an Tighearna, their no ſeinnidh e an t' ſalm ſo a leanas.

*Beati omnes.* Sal. cxxviii.

IS beannuichte iadſan air am bheil eagal an Tighearna agus a ſhiubhlas 'na ſhlighibh.

Oir ithidh tu ſaothair do lamhan fein: bithidh tu ſonna, agus tachraidh gu maith dhuit

Bithidh do bhean mar fhineamhuin tharbhach; air ballachaibh do thighe.

Do chlann mar ghèugan a chrainn òla: timchiol do bhuird.

Feuch, mar ſo bidh an duine beannuichte: air am' bheil eagal an Tighearna.

Beannuichidh an Tighearn ù a mach a' Sion: agus chì thù maith Jeruſalem feadh uile làeth do bheatha.

Seadh, chì thù clann do chloinne: agus sìth air Iſrael.

Giòir do 'n Athair, &c.

Mar bhà an tùs, &c.

No

¶ *No an t' Salm so.*

*Deus miscreatur.* Sal. lxvii.

GU 'm biodh Dia tròcaireach dhuinn, agus gu 'm Leannuicheadh è finn: agus gu 'n taisbeanadh è dhuinn solus a ghnuis, agus gu 'm biodh è tròcaireach dhuinn.

Chum gu 'm bi do fhlighe aithnichte air an talamh: do fhlainte fhòlasach a measg nan uile chinneach

Moladh am pobul thù, O Dhe: seadh moladh am pobul uile thù.

O deana na cinnich gairdeachas agus biodh iad aoibhneach: oir bheir thù breith air an t-sluagh gu ceart, agus riaghluidh thu na cinnich air talamh.

Moladh am pobul thù, O Dhe: moladh am pobul uile thù.

Ann finn bheir an talamh amach a thoradh: agus bheir Dia, eadhoin ar Dia-ne a bheannuchadh dhuinn.

Beannuichidh Dia finn: agus bidh eagal-san air uile chriochaibh an domhain.

Glòir do 'n Athair, &c.

Mar bha an tùs, &c.

¶ Nuair a sguireas an t' Salm, agus air bhi do'n fhear agus do 'n mhnaoi air an gluinibh fa chomhair bord an Tighearna, air bhi do 'n mhinifteir na sheasamh aig a bhord, agus aig tiontadh aghaidh riu, a deir se,

A Thighearna dean tròcair oirn.
*Freag.* A Chriosd dean tròcair oirn.
*Min.* A Thighearna dean trocair oirn.

AR n' Athair ata air neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd. Deanar do thoil air an talamh mar a dheantar air neamh Tabhair dhuinn an diu ar n-aran lathail. Agus maith dhuinne ar ciontaidh, mar a mhaitheas finn dhiobhfin a chiontuicheas n-ar n-aghaidh. Agus na leig am buaireadh finn, ach faor finn o olc. Amen.

*Min.* O Thighearna, fabhail t-oglach agus do bhan-óglach;
*Freag.* Ata cur an dóchais ann-ad.
*Min.* O Thighearna, cuir comhnadh d' an ionnsuidh o d' ionad naomh.

*Freag.* Agus dìon iad gu bràth.
*Min.* Bi dhoibh a d' chaisteal laidir,
*Freag* O aghaidh a namhaid.
*Min.* O Thighearna eisd r ar n-urnuigh.
*Freag.* Agus thigheadh ar glaodh do t-ionnsuidh.

*Ministeir.*

O DHE Abraham, a Dhe Isaic, agus a Dhe Jacob, beannuich iad so do sheirbheisich, agus cuir siol na beatha shìoruidh 'nan cridheachaibh, chum ciod air bith nì ann a t-fhocal naomh a dh' fhoghlumas iad gu tarbhach, gu 'n coi'-lion iad a nì sin do rìreadh. O Thighearna amhairc orra gu trocaireach o neamh, agus beannuich iad. Agus mar a chuir thù do bheannuchadh air Abraham agus air Sàra, chum mòrchofhurtachd dhoibh; mar sin deonuich do beannuchadh a chuir orra so do sheirbheisich, ionnas air dhoibh bhi umhla do d' thoil, agus a bhi do ghna ann tearantachd so do dhìdin, gu 'm buanuich iad ann do ghràdh gu crìch am beatha, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

¶ Cha'n abrar an urnuigh so a leanas a nuair a chuidh an bhean thar aois cloinne.

O Thighearn throcairich agus Athair, neamhuidh is ann le do thiolaca' gràsail ata an cinnea-daoine air a meaduchadh; guidhemid ort cuidich le d' bheannuchadh an dà phearsa so, chum gu 'm bi iad nan dithis tarbhach ann cloinn do ghintinn, agus mhar an ceudna am beatha do chaithe ma' ri cheile co fada ann gràdh diaghaidh agus ann onair, gu 'm faic iad an clan air an togail suas gu Criosdail agus subhaileach, chum do chliu agus t-onair, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

O DHE, a rinn na h-uile nithe do neimhni le do mhòr chumhachd, agus mar an ceudna (an deigh nithe eile do chuir an ordugh) a dh-orduich gu 'n gabhadh a bhean a' toiseach as an fhear a chruthaicheadh a reir t-iomhaigh agus do chosmhalachd fein; agus ga 'n ceangal ri cheile, a theagaisg nach biodh iad-san gu brath air an sgaradh o cheile gu laghail, a rinn thusa nan aon le pòsadh: O Dhe, a bheannnich staid a phòsaidh gu bhi na leithid do rùn-diamhair cirdhearc, a's gu bheil

bheil am pòſadh ſpioradail agus an' aonachd ata eidir Crioſd agus a eaglais fein air a chiallachadh agus air a leigeadh ris ann; amhairc gu trocaireach orra ſo do ſheirbheiſich, chum gu 'n gràdhuich am fear ſo a bhean fein, a reir t-fhocail-ſe, (mar a ghràdhuich Crioſd a cheile an eaglais; a thug è fein air a ſon, 'g a graduchadh agus 'g a h-altrum mar fheoil fein,) agus mar an ceudna gu 'm bi an bhean ſo gu gaolach agus gu gradhach, fìrineach agus umhla d' a fear pòſda fein; agus ann s-gach uile chiùnas, ſtuaim, agus sìth gu 'm bi sì na bean-leanmhuinn air mnaibh-màthaireil naomh agus diaghaidh. O Thighearna, beannuich iad le cheile, agus deonuich dhoibh feilbh mar oighreachd ann do rioghachd ſhiorruidh, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

¶ An ſin their a Miniſteir.

AN Dia uile chumhachdaich, a chruthaich air tùs ar ceud ſinſearachd Adhamh agus Eabha, agus a naomhuich agus a cheangail ri cheil iad am pòſadh; gu'n doirteadh è oirbh-ſe ſaibhreas a ghràis, gu naomhuicheadh agus gu beannuicheadh è ſibh; chum gu 'm dean ſibh a thoil, araon ann corp agus ann anam, agus gu 'n buanuich ſibh maille rì cheile an gràdh naomh gu crioch bhur bheatha. Amen.

¶ An deigh ſin, mur bi ſearmoin ann a chuir an geil nan dleaſnas do 'n lanan poſta, their no leubhaidh a Miniſteir mar a leanas.

SIbhſe uile ata pòſda, no air a bheil a mhiann ſtaid naomh a phóſaidh do ghabhail oirbh fein, eiſdibh ciod ata an Scriobtuir Naomh ag radh mu dhleaſnas nam fear d'a mnaibh fein, agus nam ban d' am fearaibh pòſda fein.

Tha Pòl Naomh 'na Litir a chum na n-Epheſianach, ſa' chuigeamh caibdeil, a' tabhairt na h-aithne ſo do na h-uile dhaoine poſda: Fhearaibh pòſda, gradhuichibh bhur mnaibh eadhon mar a ghradhaich Crioſd fos an Eaglais agus thug sè è fein air a ſon; Chum gu naomhaicheadh, agus gu 'n glanadh sè i le ionnlad an uiſge trid an f hocail, chum gu 'n cuireadh è 'na làthair fein ì na h eaglais ghlòrmhoir, gun ſmal, gun phreaſa', no ni air bith d'an leithidibh ſin; ach chum gu 'm biodh i naomha, agus neo-lochdach. Is amhluidh ſin is coir do na fearaibh am mnai fein a ghradhachadh, mar an cuirp fein; an

ti a ghradhaicheas a bhean, tha è 'g a ghradhachadh fein. Oir cha d' thug duine air bith riamh fuath d'a f heoil fein; ach altrumaidh agus eiridnidh sè i, amhuil mar ata an Tighearna deanamh do 'n eaglais; oir is buill ſinn d'a chorp, d'a f heoil, agus d'a chnamhaibh-ſin. Air an adhbhar ſo fagaidh duine athair agus a mhathair, agus dlu-leanaidh ſe r'a mhnaoi, agus bithidh an dias 'n an aon f heoil. Is diomhaireachd mhor ſo: ach labhram mu Chrioſd agus an eaglais. Gidheadh, thugadh gach aon agaibhſe fa leith gradh d'a mhnaoi amhuil mar dha fein. *Epheſ.* v. 21.

Mar an ceudna tha 'n t-Abſdail Pòl a ſcriobhadh chum na ń-Coloſanach, a' labhairt ris na h-uile dhaoine poſda air an doigh ſo, Fhearaibh poſda, gradhaichibh bhur mnaibh, agus na bithibh ſearbh nan aghaidh. *Col.* iii. 19.

Cluinnibh mar an ceudna ciod ata Naomh Peadar Abſdal Chrioſd, neach a bha è fein na f hear poſda, ag radh riuſan ata poſda, Fheara-poſda, gabhaibhſe comhnuidh maille re ar mnai a reir eolais, a' tabhairt onair do 'n mhnaoi mar an ſoitheach a 's anmhuinne, agus mar mhuintir a 'ta 'n an co'-oighreachaibh air gras na beatha; chum nach cuir'ear bacadh air bhur n urnuighibh. 1 *Peter*, iii. 7.

Thuige ſo chualadh ſibh dleaſnas an f hir do'n mhnaoi. Noiſe mar an ceudna, ſibh-ſa mhnaibh, eiſdibh agus foghluimibh bhur dleaſnas da 'r fearaibh poſda fein eadhon mar ata ſe air a romh fhoillſeachadh gu ſoilleir ſan ſcriobtuir naomh.

S ann Litir a dh' ainmicheadh roimhe chum nan Epheſianach, tha 'n t-Abſdail Pòl 'g ar teagasg mar ſo: A mhnai, bithibhſe umhal d'ar fearaibh poſda fein, mar do'n Tighearna. Oir is è am fear ceann na mna, eadhon mar is è Crioſd ceann na h eaglais; agus is eiſean ſlanui'f hear a' chuirp. Uime ſin amhuil ata 'n eaglais umhal do Chrioſd, mar ſin biodh na mnai d' am fearabh fein mar an ceudna ann s gach ni. Agus a ris, tha è ag radh, Feuchabh a' bhean gu'n d'thoir ſi urram d'a fear. *Epheſ.* v, 22.

Agus 'n a Litir a chum nan Coloſianach, tha 'n t Abſdal Pol a' toirt an leaſain ghaoirid ſo dhuibh, A mhnaibh bithibh umhla da bhur fearaibh poſda fein, mar a 's cubhaidh ſan Tighearna. *Col.* iii. 8.

Tha an t-Abſdal Peadar mar an ceudna 'g ar teagasg gu ro mhaith, ag radh mar ſo; Sibh-ſe a mhnaibh, bithibhſe umhla d'ar fearaibh-poſda fein; chum ma 'ta droing air bith eas-umhal

al do 'n fhocal, gu 'm bi iadſan mar an ceudna air an coſnadh le deadh chaithe'-beatha nam ban, as eugmhais an fhocail; 'Nuair a bheachdaicheas iad air bhur caithe'-beatha gheamnaidh maille re h eagal. Na bu h è bhur breaghachd, figheadh an fhuilt, agus ag cur òir oirbh, agus dheadh thruſgain umaibh, a' bhreaghachd ſin o 'n leith 'muigh: Ach duine folaicht a' chroidhe, ann neo-thruaill'eachd ſpioraid mhacant agus chiuin, ni a 'ta ro-luachmhor ann ſealladh Dhe. Oir is ann mar ſo a rinn na mnai naomha o ſhean, aig an raibh am muinghin ann Dia, iad fein breagha, air dhoibh bhi umhal d' am fearaibh fein: Amhuil a thug Sara umhlachd do Abraham, a' gairm tighearna dheth: d' an ingheana ſibhſe 'm feadh 's a ni ſibh gu maith, agus gun gheilt oirbh le h ua'bhas ſam bith. 1 *Phead.* iii, 1.

¶ Tha e iomchuidh gu 'n gabhadh a mhuintir ata air an ur phoſadh an Comanach naomh aig am am poſaidh, no aig a cheud cho'throm an deigh am poſaidh.

## An t-Ordugh mu SHEALLTUIN Dhaoine TINNE.

¶ Nuair a bhios neach air bith tinn, is coir fios a thoirt do Mhinifteir na fgireachd ; agus air teachd dha gu tigh an duine thinn, a deir fe,

GU rabh fiothchaimh do 'n tigh fo, agus do gach neach ata gabhail comhnuidh ann.

¶ Nuair thig e ann lathair an duine thinn, 'ga leigeadh fios air a ghluinibh a deir fe,

A Thighearna, na cuimhnich ar peacaidh, no peacaidh ar finfearachd Caomhain finn a Thighearna, caomhain do phobul fein, a fhaor thu, le d'f huil ro phrifeil fein, agus na bi feargach ruinn gu brath.

*Freag.* Caomhain finn, a Thighearna mhaith.

¶ An fin their an Sagart,

Deanamaid Urnuigh.

A Thighearna dean tròcair oirn.
A Chriofd dean trocair oirn.
A Thighearna dean trocair oirn.

AR n-Athair ata air neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd. Deanar do thoil air an talamh mar dheantar air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar n-aran lathail. Agus maith dhuinne ar ciontaibh, mar a mhaitheas fin dhiobhfin a chiontuicheas n-ar n-aghaidh. Agus na leig ann buaireadh finn, ach faor finn o olc. Amen.

*Min.*

*Min.* O Thighearna ſàbhail do ſheirbheiſeach ;
*Freag.* Ata cur a dhòchais ann-ad.
*Min.* Cuir comhnadh thuige o t àite naomh,
*Freag.* Agus dìon è gu cumhachdach a chaoidh.
*Min.* Na faigheadh an namhad co'throm air ;
*Freag* Na tigeadh an t-aingidh ſogas d'a ga ghoirteachadh.
*Min.* O Thighearna, bi dha mar chaiſteal làidir ;
*Freag* O aghaidh a namhaid.
*Min.* O Thighearna, èiſd r'ar n urnuigh.
*Freag.* Agus thigeadh ar glaodh do t-ionſuidh.

*Miniſteir.*

O Thighearna, ſeall a nuas o neamh, faic, fiosraich agus fuaſgail air a' neach ſo do ſheirbheiſeach. Amhairc air le ſuilibh do thròcair, tabhair dha co'fhurtach agus dòchas daingean ann-ad fein, dion è o chunnart an namhad, agus coimhid è ann sìth agus ann ſlainte ſhiorruidh, trìd Joſa Crioſd ar Tighearna.

EIſd ruinn, a Dhe agus a Shlanui'fhear uile chumhachdaich agus thròcairaich ; ſin do mhaitheas gnathuichte a dh' ion-ſuidh a' neach ſo do ſheirbheiſeach, ata air a chràdh le tinnis. Tha ſinn a guidhe ort, naomhuich è ſo do ſmachduchadh atharail dha ; chum gu'n cuir mothacha air a laigſe neart ri a creidimh, agus treibhdhireachd ri aithreachas; chum ma s' ì do dheagh thoilſe aiſeag gus an t-ſlainte a bh' aige romhe, gu 'n caith è chuid eile d' a bheatha ann a t-eagal, agus a chum do ghlòir. No tabhair dha gràs gu t fhioſrachadh a ghabhail, air doigh an deigh a bheatha phiantach ſo do a chriochnachadh, gu 'n gabh è comhnuidh maille riut-ſa ſa' bheatha mhairtheanuich, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

¶ An ſin bheir a Miniſteir earail air a' neach ata tinn a reir na foirm ſo, no a leithid eile.

A Mhuintir ionmhuin, biodh fios ſo agad, gur h-è 'n Dia uile chumhachdaich is Tighearna air beatha air bàs, agus air gach nì a bhuineas doibh, mar ata òige, neart, ſlainte, aois, laigſe, agus tinnis. Uime ſin ciod è air bith è do thinnis biodh fios cinnteach agad, gur h-è ſmachdachadh Dhia ata ann. Agus

Agus ciod air bìth an t-aobhar mu 'n do chuireadh an tinnis so ort, ma 's-ann chum t-fhoighidin a dhearbha' mar eisimpleir do dhaoine eile, agus a chum gu 'm faighte do creidimh ann la an Tighearna, mór chliùtach, glórmhor agus uramach, gu meudachadh glóir agus sonas gun chrìch; no ma-s-ann a chuireadh ort è, a smachdachadh agus a leusachadh nì air bith ann-ad ata cuir corruich air suilibh t-Athar neamhuidh; biodh fios cinnteach agad, ma ni thu fior aithreachas air son do pheacaidh, agus ma ghiulanas tu do thinnis gu foighidneach, ag earbsa ann tròcair Dhe, air son a Mhic ghràdhuich Josa Criosd, agus buidheachas umhla do thoirt dha air son a smachduchadh atharail, 'ga d' thoirt fein suas gu h-iomlan d'a thoilsin, tiontadh è gu tairbhe dhuit, agus gu 'n cuidich è air t-aghaidh thù s-ann t-slighe cheart a threoruicheas a chum na beatha marthainich.

¶ Ma bhios a' neach a thainig ear ga sheallituin ro thinn, feudaidh a' Ministeir an earail do chriochnachadh s-ann aite so, mur 'eil, feudaidh e dol air aghaidh.

Uime sin gabh thugad gu maith smachdachadh an Tighearna: Oir (mar ata an t-Absdal Pól ag radh s-ann dara caibdeil dèug a chum nan Eabhradhaich) an ti a 's ionmhuinn leis an Tighearna, smachduichidh sè è, agus sgiùrsaidh sè gach mac ris an gabh è. Ma ghiùlaineas sibh smachdachadh, 'ta Dia a' buntuin ribh mar re cloinn: oir co am mac nach smachdaich an t-Athair? Ach ma 'ta sibh as eugmhais smachdachaidh, d'am bheil na h-uile 'n an luchd co'-pairt, ann sin is clann dìolain sibh, agus ni 'n clann *dligheach*. Tuilleadh eile, bha againn aithreacha thaobh na feòla, a smachdaich sinn agus thug sinn urram dhoibh: nach mòr is mò *is còir dhuinn* bhi ùmhal do Athair nan spioraid, agus a bhi beo? Oir gu deimhin smachduich iadsann sinn rè beagan do laithibh reir an toil fein; ach eisean chum ar táirbhe, ionnas gu 'm bitheamaid 'n ar luchd co'-pairt d'a naomhachd. A dheagh bhràthre, tha na briathra so sgrìobhte s-ann sgriobtuir naomh air son co'fhurtachd agus teagasg dhuinne; chum le toirt buidheachais, gu 'n giùlaineamaid gu foighidneach smachdachadh ar n-Athar neamhuidh, c' uair air bith a's toil le mhaitheas gràsail ar fiosrachadh le trioblaid air bith. Agus cha bu chòir sòlas bu mhor bhi aig criosduighean, na bhi air an dheanamh cosmhuil ri Criosd le anshocair, trioblaidin, agus tinnis fhulang gu foighidneach.

Oir

Oir cha deachaidh è fein ſuas gu gairdeachas, gus an d' f hullaing è pian an toiſeach; cha deachaidh é ſteach d'a ghloir gus an rabh ſè air a chèuſadh. Mar ſo, gu deimhin, 's ì 'n t-ſlighe dhuinne gu gairdeachas ſiorruidh fulang ann ſo maille ri Crioſd; agus s' è an doras air am faigh ſinn a ſteach do 'n bheatha ſiorruidh, bàſuchadh gu fuilbheir maille ri Crioſd; chum gu n-èirich ſin a ris o 'n bhàs, agus gu 'n gabh ſinn comhnuidh maille ris ann s a' bheatha mhairtheanaich. Nois air an aobhar ſin, air fulang dhuit do thinnis gu faighidneach ata mar ſo tarbhach dhuit, earalaichim ort ann ainm Dhe, an aidmheil a rinn ù do Dhia ann a d' bhaiſte do chuimhneachadh. Agus do bhri gu bheil cunntas ri thoirt ſeachad an deigh na beatha ſo do 'n bhreitheamh firineach, a bheir breith air gach uile neach gun mheas air pearſa ſeach a cheile; cuirim a dh' f heachaibh ort thu fein agus do ſtaid a chraſnuchadh, araon do thaobh Dhe agus dhuine; mar ſo 'ga d' chaſaid agus 'g d' dhìte fein air ſon do choirreanna fein, chum gu 'm faigh thu trócair air laimh ar n-Athar neamhuidh-ne air ſgà Crioſd, agus nach bi thu air do chaſaid no air do dhìte ann ſa bhreitheamnas uabharach ſin. Air an aobhar ſin aithriſidh mi dhuit poncan ar creidimh, chum gu 'm bi fios agad am bheil thu creidſin mar is coir do Chrioſduigh, no nach eil.

¶ An ſo aithriſidh a Miniſteir Poncan a Chreidimh, ag radh mar ſo,

AM bheil thu creidſin ann Dia an t-Athair uile chumhachdaich, Cruithf hear neamh agus talmhuin?

Agus ann Ioſa Crioſd aon ghin Mhic-ſin, ar Tighearna? Agus gu n do ghabhadh è leis an Spiorad Naomh; gu 'n d' rugadh è leis an Oigh Muire; gu 'n d' f hulaing è ſo Phontius Pilat, gu 'n do chèuſadh è, gu 'n d' f huair è bàs agus gu 'n d' adhlaiceadh è; gu 'n deach è ſios do dh-Ifrionn, agus mar an ceudna gu 'n d' èirich è rithiſt an treas la; gu 'n deachiadh è ſuas air neamh, agus gu bheil sè na ſhuidhe air deas lamh Dhé an t Athair uile chumhachdaich; agus gu 'n tig ſe 'a ſin a ris aig deireadh an t-ſaoghail, a thoirt breath air bheoaibh agus air mharbhaibh?

Agus am bheil thu creidſin ann ſan Spiorad Naomh: An Eaglais naomh choitchion; Co-chomunn nan Naoimh; Maitheanas na'm peaceanna; Eis-eirigh na colla; agus a bheatha Mhairtheanach an deigh a bhàis?

L 1 ¶ Freagraidh

¶ Freagraidh an duine tinn,

Tha mi creidſin ſo uile gu diongalta.

¶ An ſin ceaſnuichidh a Miniſteir an d' rinn e fior aithreachas air ſon a pheacaidh, agus am bheil e 'n gradh ris an t-ſaoghal uile; a' coimheirleachadh dha maitheanas a thoirt o ghrunnd a chroidhe do gach uile neach a chuir corruich air, agus ma chuir e fein corruich air neach air bith, maitheanas iarruidh orra; agus far an d' rinn e ea-coir no cron air aon duine, dioladh a dheanamh mar is fearr is urrain e. Agus mur do bhuilidh e mhaoin roimhe, biodh e air a chomhairleachadh ſan am ſin gu tiomna a dheanamh, agus fhiachan infeadh, ciod a dhighear uaithe agus cioda dhlighear dha, chuma choguis a ghlanadh na 's fearr, agus ſiothchaidh d' a oighreachaibh. Ach bu choir daoine do chuir ann cuimhne gu minic gu co'throm a ghabhail air an gnothuichibh ſaoghalta do chuir ann ordugh, a' nuair ata iad n-ann ſlainte.

¶ Feadar na briathra ſo a labhradh roimhe, a radh mu 'n toiſich a Miniſteir r' a urnuigh, mar chi ſe aobhar.

¶ Cha dean a Miniſteir diochuimh n' an carrail dhurachdach thoirt an dream eas-laint ſin aig am bheil an comas, iad a bhi fial ris na bochdaibh.

¶ Ann ſo bithidh a' neach ata tin air a bhroſnuchadh chum a pheacaidh gu leir aideachadh, ma mhothuicheas e choguis ſo thrioblaid le ni cudtromeach air bith. An deigh na h-aidmheil. bheir a Miniſteir fuaſgladh dha (ma dh' iarras ſe e gu h-umhla agus o a chroidhe) air an doigh ſo.

GU 'n deana ar Tighearna Joſa Crioſd, a dh' fhág cumhachd aig eaglais fein fuaſgladh a thoirt do gach uile pheacair a ni fior aithreachas agus a chreideas, d'a mhòr throcair maitheanas thoirt dhuit-ſe ann a d' pheacaidh; Agus le ughdaras-ſan a thugadh dhomh-ſa, tha mi toirt fuaſgladh dhuit o t-uile pheacaidh, ann ainm an Athair, agus a Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Amen.

¶ Agus an ſin their a' Miniſteir an urnuigh a leanas.

Deanamaid Urnuigh.

O Dhe a 's mo trocair, neach, a reir lionmhoireachd do throcair, a chuireas air falbh peacaidh na muintir ſin a ni ſior aithreachas, air mhodh nach cuimhnich thu iad na 's mo; foſgail ſuil do throcair air a' neach ſo do ſheirbheiſeach ata gu durachdach aig iarruidh fuaſgladh agus maitheanas. Athnuadhuich ann (o Athair a 's mo gradh) na nithe ſin a

bh

bha caithe air falbh le mealtoireachd agus mi-rùn an diabhoil, no le ain-mian agus anmhuineachd fheolmhar fein; gleidh agus buanach an duine eaſlaint ſo ann aonachd na h-eaglais; ſmuaintich air a chroidhe brùite, gabh ri dheoir, lughduich a chràdh, mar 's mo a chi thu iomchuidh air a ſhon. Agus do bhri gu bheil è cur a làn earbſa ann do thròcair amhain, na cuir a pheacaidh a chuaidh ſeachad as a leath; ach neartuich è le do Spiorad beannuichte, agus a nuair is toil leat e a thoirt as ſo, gabh è fo d' churam fein, tre toiltinis do Mhic ro ghradhaich, Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

¶ An ſin their a Miniſteir an t-Salm ſo.

*In te Domine, Speravi.* Sal. lxxi.

ANn-ad-ſa, O Thighearna, chuir mi mo dhochas, na bithim gu brath air mo chuir gu náire; ach fuaſgail agus ſaor mi ann a t-fhirinteachd, aom do chluas do 'm ionſuidh, agus ſabhail mi.

Be thuſa a' d' chaiſteal daingnean dhomh, chum an tathuich mi do ghna; gheall thu mo chomhnadh, oir is tu mo thigh didin, agus mo dhaingneachadh.

Saor mi, O mo Dhia, as laimh nan daoine mi-dhiaghaidh; 'mach a' laimh an duine neo-fhìrinich agus gun iochd.

Oir is tuſa, O Thighearna dhia, an ni ata mi mianachadh; 's mo dhòchas, o m' òige.

Leat-ſa do chumadh ſuas mi o thainig mi a dh' ionſuidh an t-ſaoghail; is tu a thug a mach mi a' broinn mo mhàthar; molaidh mi thu do ghna.

Tha mi mar gu 'm b' eadh a' m' iongantas aig moran; ach tha mo dhòchas daingnean annad-ſa.

O biodh mo bhèul air a lionadh le d' chliu; chum gu 'n ſeinn mi do ghloir agus t-onair feadh an la gu h-iomlan.

Na tilg air falbh mi ann àm mo ſhean aois; na treig mi nuair a dh' fhagas mo neart mi.

Oir ata mo naimhdean a' labhairt a m' aghaidh, agus an dream ata ri faire air ſon m' anama, tha iad a' gabhail comhairle le cheile, ag radh, do thrèig Dia è, leanaibh è, agus glacaibh è, oir cha 'n eil neach ann 'ga ſhaoradh.

O Dhe, na bi fada uam; mo Dhia, dean deiſir do m' chomhnadh.

Biodh iadſan air an cuir gu hamhla, agus air an ſgrios, ata 'n aghaidh m' anama ; biodhriad air a folach le nàire agus easonair, ata iarruidh chron a dheanamh dhomh.

Ach air mo thon-ſa, feithidh mi gu foighidneach do ghna; agus molaidh mi thù ni s mò agus ni 's .o.

Labhruidh mo bheul gach la air t-fhirinteachd agus do ſhlainte ; oir cha 'n aithne dhomh an crioch.

Theid mi amach ann neart an Tighearna-Dia ; agus ni mi iomradh air t-fhirinteachd-ſa amhain.

O Dhe, do theagaisg thu mi o m' òige gu 'n uige ſo ; air an aobhar ſin cuiridh mi t-oibreach iongantach an geill.

Na trèig mi, O Dhe, ann am ſhean aois a' nuair ata mo cheann liath ; gus an taiſbein mi do neart do 'n ghinealach ſo, agus do chumhachd dhoibh-ſin uile ata fhoſt chum teachd.

O Dhe, ata t-fhireantachd ro àrd, agus rinn thu nithe mòra : O Dhe, co ata coſmhuil riutſa ?

Gloir do 'n Athair, agus do 'n Mhac, agus do 'n Spiorad Naoimh ;

Mar bha ann tùs, ata anois, agus a bhios gu brath, ſaoghal gu 'n chrich. Amen.

¶ A cuir ſo ris.

O Shlanui'fhear an t-ſaoghail, a ſhaor ſinn-ne le d' chroìs agus le d' fhuil phrìſeil, ſàbhail ſinn, agus dean comhnadh leinn, tha ſinn a' guidhe ort gu h-uiriosal, O Thighearna.

¶ An ſin their a Miniſteir.

AN Tighearna Dia uile chumhachdaich, tha 'na chaiſteal laidir do 'n mhuintir ſin uile chuireas an dochas ann, 'ga bheil gach uile ní air neamh, agus air talamh, agus fo 'n talamh a lùba ſios agus a' geileadh, gu 'n rabh è air an àm ſo agus gu brath na dhidean dhuit ; agus gu 'n tugadh è beachd agus mothachadh dhuit, nach 'eil ainm air bith eile fo neamh a thugadh ſeachad a' meaſg dhaoine, ann agus trid am fead thu ſlainte cuirp agus anama fhaotain, ach amhain ainm ar Tighearn' Joſa Crioſd. Amen.

¶ Agus

¶ Agus an deigh ſin their e,

THA ſinn ga d' thoirt ſuas do thrôcair chaomh agus do dhion De. Gu 'n deanadh an Tighearna do bheannachadh, agus do ghleidheadh. Gu 'n tugadh an Tighearna air a ghnuis dealra ort, agus gu 'n roibh ſ è grâſail dhuit. Gu 'n togadh an Tighearna aghaidh ſuas ort, agus gu 'n tugadh è ſith dhuit, a-raon, a nis agus gu brath. Amen.

¶ Urnuigh air ſon leanabh tinn.

A Dhe uile chumhachdaich agus Athair thrócairaich, d' am buin amhain criochan beatha agus bàis; tha ſin gu h-uiriosal a' guidhe ort, ſeall a nuas o neamh le ſuilibh do trocair, air an leanabh ſo, tha s-an àm ſo na luidhe air leabuidh tinneas: Thig ga amharc, O Thighearna, le d' ſhlainte; fuaſgail air ann s-an deagh àm a dh-orduich thu fein o chradh a chuirp, agus ſabhaila anam air ſgá do throcair: Chum ma s'i do dheagh thoil a lethin a chuir am fad ann ſo air talamh, gu 'm bi ſe beo dhuit ſe, agus na inneal air do ghloir, le ſeirbheis fhirineach a dheanamh dhuit, agus le maith a dheanamh ri a linn fein; air neo gabh è do na h-ionadaibh comhnuidh neamhuidh ſin, far am bheil anama na muintir ata cadal ann s-an Tighearn Joſa a' mealltuin ſhois agus ſhonnas ſiorruidh. Deonuich ſo, O Thighearna: air ſga do thròcair, ann a d' Mhac ceudna ar Tighearna Joſa Crioſd, tha beo agus a' riaghlachadh maille riut-ſa agus ris an Spiorad Naomh, aon Dia gu brath, ſaoghal gun chrìch.

¶ Urnuigh air ſon neach tha tin, nuair nach 'eil ach beag dochas gu 'n leaſuich e.

O Athair na trocair, agus a Dhe nan uile ſholas, ar n aon chamhnadh an am feum; tha ſinn a ruith a t-ionſuidh air ſon cobhair as leath a neach ſo do ſheirbheiſeach, tha 'n ſo na luidhe fo d' laimh ann a mór laigſe cuirp. Amhairc gu gràſail air, O Thighearna; agus mar is mo tha 'n duine o 'n leath a muigh a' caithe air falbh, tha ſinn a' guidhe ort, gu neartuicheadh tu móran na 's mo an duine an taobh a ſtigh le d' ghras agus le d' Spiorad Naomh. Tabhair dha aithreachas neo-chealagach air ſon uile mhearachdan

dan a bheatha a chuaidh feachad, agus creidimh daingean ann a d' Mhac Josa, gu 'm bi a pheacanna air an glanadh air falbh le d' thròcair, agus a mhaitheanas daingnichte air neamh, mun d' theid è a' fo, agus nach faicear è ni 's mo. Tha fios again, O Thighearna, nach 'eil focal air bith neo-chomafach dhuitfe; agus ma 's ail leat, 's urrain thu a thogail fuas a ris, agus a bhuanachadh na 's fhaide 'n ar meafg-na. Gidheadh, do bhri a reir an uile chofìais gu bheil àm a chaochladh am fogus; ulluich agus deafuich è, tha finn aig achanuich ort, mu chomhair uair a bhàis, a chum air dha fiubhal a's an t-faoghal fo ann fith, agus ann a d'dheagh-ghean-fa, gu'm bi a anam air a ghabhail a fteach do d' rioghachd bhioth-bhuan fein, tre thoiltinis agus eidirghuidhe Josa Criosd t-aon ghin Mhic ar Tighearna agus ar Slanui'fhear. Amen.

¶ Urnuigh thoirt neach tin fuas do Dhia nuair tha e dlu do 'n bhas.

O Dhe uile chumhachdaich, ma ris am bheil fpioradan nam firineach air deanamh iomlan beo, tareis doibh bhi air am fuafgladh as am priofanaibh talmhuidh; tha finn gu h-uiriofal a' toirt fuas anam a' neach fo do fheirbheifeach, ar brathair gradhach, ann a d' lamhaibh, mar ann lamhaibh Cruithfhear dileas, agus Slanuifhear ro throcaireach; a' guidhe ort gu ro umhla gum biodh è luachmhor ann a d'fhealla. Ionlaid e tha finn aig achanuich ort, ann am fuil an Uain gun fmall fin a mharbhadh a chum peacaidh an t-faoghail a thoirt air falbh; ionnas ciod air bith falachaireachd a thionail è a' meadhon an t-faoghail thruaighlidh agus aingidh fo, tre ain-mianna na feola no tre chealgoireachd an diabhoil, air bhi dhoibh air an glanadh agus air an toirt air falbh, gu 'm bi è air a thaifbeineadh ann a d'lathair-fe fior ghlan gun fmall. Agus teagaisg dhuiune ata fuireach beo nan deigh, ann fo, agus n-ann leithidibh eile tha finn a faicfin a' báfuchadh gach la, gu 'm faic finn cia lag agus neo-chinnteach ata ar ftaid fein, agus ar laethin aireamh, chum gu 'n toir finn fuas ar cridheachan do rireamh do 'n ghliocas naomh agus neamhuidh fin, nuair tha finn beo ann fo air talamh, a' bheir fa-dheoidh finn gu beatha bhiothbhuan, tre thoiltinis Josa Criosd t aon Mhac ar Tighearna. Amen.

¶ Urnuigh

¶ Urnuigh air fon dream tha fo thrioblaid inntin no fo thrioblaid cogais

O Thighearna bheannuichte, Athair na tròcair, agus a Dhe nan uile fhòlas, tha finn a' guidhe gu 'n amhairceadh tu nuas ann iochd agus ann truas air a neach fo do fheirbhifeach ata fo amhghar. Tha thu a fgricbhadh nithe fearbh na aghaidh, agus a toirt aingeachd a chaidh feachad a fhealbheachadh; tha do chorruich gu trem air, agus, tha a anam làn do thrioblaid: Ach, O Dhe thròcairaich, a fgriobh t-fhocal naomh air fon ar foghlam, a chum trid foighidin agus co-fhurtach do fcriobtuirean naomh gu 'm biodh dòchas againn; thoir dha beachd ceart air fein, agus air do bhagraidh agus air do gheallaidh; chum nach tilg è air falbh a mhuinghin ann-ad, agus nach cuir è dhòchas ann àit' air bith eile ach ann-adfa. Thoir dha neart ann aghaidh a bhuairibh uile, agus leighis uil' eaflaintin. Na bris a chuile bhruighte, agus na mùch an lian a lofgadh. Na dund fuas do thròcair chaomh am fearg; ach thoir air gu 'n cluinn è aoibhneas agus fubhachas, chum gu'n dean na cnamha a bhrift thu gairdeachas. Saor è o eagal an namhaid, agus tog fuas folas do ghnuis air, agus thoir fith dhá, tre thoiltinis agus eidir-ghuidhe Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

COMANACH

# Comanach nan Daoine TIN-NE.

¶ DO bhri gu bheil na h uile dhaoine baſmhor buailteach do dh-iomad cunnart, eaſlaintin agus tinniſin obann, agus gun fhios ac' uair air bith cuin a dh'fhagas iad an ſaoghal ſo; Uime ſin. chum gu 'm bi iad do ghna ullamh air ſon a bhais, nuair is toil leis an Dia uile chumhachdaich gairm orra, bheir na Miniſteiri o am gu h-am (ach gu h araid ann am plaigh no tinneas gabhaltach air bith eile) earail dhurachdach do mhuintir an ſgireachdan fein, chum Comanach naomh cuirp agus fola ar Slanuighfhear Criofd a ghabhail gu minic, nuair a bhios e air a fhrithealadh gu follaſach s-ann eaglais, chum le ſo a dheanamh gu 'm bi aobhar na 's lugha eugmha's aca air fon mi ſhuaimhneas cridhe an uair thig fioſrachadh obann orra. Ach mur urrain a neach ata tinn, teachd do 'n eaglais, agus gidheadh gu bheil togradh aige an Comanach a ghabhail 'na thigh fein, an ſin feumaidh e fios thoirt do 'n Mhiniſteir an am iomchuidh, aig inſeadh mar an ceudna cia lion neach tha gus an Comanach a ghabhail ma ris, (oir is coir dithis, no triuir a bhi ann air a chuid a 's lugha) agus air bhi do dh-aite iomchuidh ann tigh an duine thinn, maille ris gach ni feumail, ulmichte air doigh gu'm feud a Miniſteir a fhrithealadh gu h urramach, bheir e ann ſin ſeachad an Comanach naomh, a' toiſeach leis an Urnuigh, an Litir, agus an Soifgeul, a leanas ann ſo.

## *An Urnuigh.*

A Dhe uile chumhachdaich ſhior mhairtheanaich, a Chruithfhear a chinnea-daoine, a chronuicheas an dream is gradhach leat, agus a ſmachduicheas gach neach a ghabhas tu a t' ionſuidh; tha ſinn aig achanuich gu 'n deana tu trocair air a' neach ſo do ſheirbhiſeach air an do leig thu do lamh, agus deonuich gu 'n giulain è a thinneas gu foighidneach, agus gu 'm faigh è ſlainte a chuirp, (ma s' i do thoil ghráſail, agus cia air bith àm a dh'fhàgas a anam an corp; gu 'm bi sè air a thoirt ſuas dhuitſe gun ſmal, trid Joſa Criofd ar Tighearna. Amen.

## *An Litir.* Eabh. xii, 5.

A Mhic, na cuir ann neo-pris ſmachdachadh an Tighearna, agus na fannaich 'n uair a chronaichear leis thu: Oir an ti a's ionmhuinn leis an Tighearna, ſmachduichidh ſè è, agus ſgiurſaidh ſè gach Mac ris an gabh è.

*An*

*An Soisgeul* Ioin v, 24.

GU deimhin deimhin deirim ribh, An ti dh'eisdeas re m' f hocalsa, agus ata creidsin ann san ti a chuir uaithe mi, 'ta a' bheatha mhairtheanaich aige, agus cha d' thig se chum damnaidh; ach chuaidh se thairis o bhàs gu beatha.

¶ An deigh so, theid a' Ministeir air aghaidh a reir an riaghailt a chuireadh sios roimh air son a chomanaich naomh, a toiseach aig na briathra so (Sibh-se do ni, &c.

¶ Air am riarachadh na Sacramaint naoimh, gabhuidh a Ministeir an Comanach an toiseach e fein, agus an deigh sin bheir e dhoibhsin e ata gus an Comanach a ghabhail maille ris an duine thinn, agus fa dheireadh do 'n duine thinn fein.

¶ Mur gabh duine Sacramaint cuirp agus fola Chriosd, a chionn gu bheil e ro thinn, no chionn nach d' f huair a Ministeir fios ann am iomchuidh, no dhi cuideachd chum an Comanach, a ghabhail maille ris, no air son amla laghail air bith eile, teagaisgidh a Ministeir e, ma ni e fior aithreachas air son a pheacaidh, agus ma chreideas e gu seasmhach, gu'n d' f hulaing Josa Criosd bas air a' chran-cheusaidh air a shon sa; agus gu 'n do dhoirt e f huil a chum a shaoradh, a geur chuimhneachadh nan Sochairean tha e faighail leo sin, agus a toirt buidheachas o chridhe dha air an son, gu bheil e 'g ith agus aig ol cuirp agus fola ar Slanui'f hear Criosd gu tarbhach chum slainte anama, ge d' nach 'eil e gabhail an t Sacramaint le bheul.

¶ Nuair a thigear a dh' amharc neach a tha tinn, agus a ghabhas e an Comanach naomh san am cheudna; an sin, a chum an tuille eallachd, criochnaidh a Ministeir an Riaghailt mu shealltuin dhaoine tinn aig an t Salm (Annadsa O Thighearna, chuir mi mo dhochas) agus theid e air ball air aghaidh chum a Chomanaich.

¶ Ann am plaigh, falluis, no ann am tinnis no easlaintin gabhaltach cosmhuil ri sin, nuair nach faighear neach air bith do mhuintir na sgireachd no do na coimhearsnuich gus an Comanach a ghabhail ma' ris an droing a tha tinn, nan tighibh fein, air eagal cunnart o'n ghallair, air iarrtas durachdach a neach tha tinn, feudaidh a Ministeir e sein an Comanach a ghabhail ma' ris.

---

# An t-Ordugh mu Adhlacadh nam MARBH.

¶ Tha e 'n ſo ri thoirt fai'near, nach gnathuichear an t ſeirbheis a leanas air ſon neach air bith a bhaſuicheas gun bhaiste, no tha ſo aſeaoin-eaglais, no chuir lamh ann fein.

¶ Air coinneachadh a chuirp do 'n Mhiniſteir agus do 'n luchd frithealaidh eile aig dorus a chlaigh, agus a dol roimhe, do 'n eaglais, no dh' ionſuidh na h-uaighe, their no ſinneadh iad.

IS miſe an eis-eirigh, agus a bheatha, a deir an Tighearna; an ti chreideas annamſa, ge do gheibheadh è bás, bithidh ſe beo. Agus ge b'e neach ata beo agus a' creidſin annam-ſa, cha 'n f haigh à bás a chaoidh, Eoin xi, 25, 26.

THA fios agaim gu bheil m' f hear-ſaoruidh beo, agus gu 'n ſeas è air an talamh ann ſan la dheirionach. Agus ge do dh-itheas cnuimhean an corp ſo, an deigh mo chraicinn; gidheadh ann a m' f heoil chi mi Dia; neach a chi mi air mo ſhon fein, agus beachduichidh mo ſhuil air, agus cha neach eile. Job xix, 25, 26, 27.

CHA tug ſinn aon ni a dh' ionſuidh an t-ſaoghail ſo, agus is cinnteach nach urrain ſinn nì air bith a thoirt as. 'S e n Tighearna a thug ſeachad, agus 's è 'n Tighearna a thug air falbh, gu ma beannuichte ainm an Tighearna. 1 Tim. vi, 7. Job i, 21.

¶ An

¶ An deigh dhoibh teachd a' ſtigh do 'n eaglais, leabhar na Sailm ſo a leanas, no aon dhuibh.

*Dixi Cuſtodiam.* Salm xxxix.

THubhairt mi, bheir mi fainear do m' ſhlighibh ; chum nach peacaich mi le m' theangaidh.

Coimhididh mi mo bheul mar gu 'm b' ann le ſrian : am feadh a tha an t' aingidh am lathair.

Chum mi mo theangadh, agus cha do labhair mi a bheag ; bha mi am' thoſd, ſeadh, eadhon o dheadh bhriathra ; ach bha e na chradh agus na phein dhamh.

Bha mo chridhe teith an taobh a ſtigh dhiom, agus am feadh a bha mi mar ſo ag ſmaointeacha ; las an teine agus fadheoidh labhair mi le m' theangaidh.

A Thighearna thoir fios dhamh air mo chrich agus aireamh mo laithe ; chum gu 'm bidhin cinnteach cia fhada bhios mi beo.

Feuch, rinn thu mo laithibh mar leud boiſe ; agus tha m' aois eadhon mar neimhni da d' thaobhſa, agus gu deimhin tha gach duine ta beo gu tur na diamhanas.

Oir tha 'n duine gluaſachd ann an ſgaile diamhain, agus ga dheanamh fein neo ſhuaimhneach ann an diamhanas ; tha e carnadh ſuas ſtorais, agus cha n' urradh dha innſeadh co a chruinnicheas iad.

Agus a niſe, a Thighearna, ciod e mo dhochas ; gu cinntach tha mo dhochas amhain annadſa.

Saor mi o'm uile chionta ; agus na dean mi am adhbhar maſlaidh do 'n amadan.

Dh'fhas mi balbh, agus cha d'fhoſgail mi mo bheul ; oir be ſo do dheanadas fein.

Thoir air falbh do phlaigh uam ; tha mi eadhon air mo chlaoidh air ſon truimid do laimh.

Nuair a chronaicheas d'thu duine le ſmachdachuibh air ſon peacaidh, bheir thu air a mhaiſe caithe air falbh, mar chnuimh aig caithe aodaich ; cha 'n 'eil gach duine uime ſin ach nan diamhanas.

Eiſd m' urnuigh, O Thighearna, agus le 'd chluaſibh thoir fainear mo ghairm na biodh d'thoſd re ma dheuramh.

Oir tha mi am choigreach agadſa; agus am ſhear turrais mar bha m' aireacha uile.

O caobhain mi car tamuill chum a 's gu 'n nuadhaich mi mo neart; mu 'n d'theid mi thairis 's nach ſhaicear mi ni 's mo.

Gloir do 'n Athair, agus do 'n Mhac, agus do 'n Spiorad Naomh;

Mar bha ann tùs, ata anois, agus a bhios gu brath, ſaoghal gu 'n chrich. Amen.

*Domine Refugium.* Salm xc.

A Thighearna, bu d' thu ar tearmunn o aon ghinealach gu ginealach eile.

Mu 'n deach na ſleibhte thoirt amach na riamh mu 'n d' rinneadh an talamh agus an ſaoghal (is d' thuſa Dia o bhithbhuantachd, agus ſaoghal gun chrich.

Pillear leat an duine gu ſgrios; agus a ris a deir thu, thigibh a ris air bhur ais, ſibhſe chlann nan daoine.

Oir ann a' d' lathair tha mile bliadhna mar an la 'n de; air dha dol ſeachad mar ſhaire ſan oidhche.

Co luath ſa ſgabas d'thu iad, tha iad eadhon mar aiſlein: agus ſeargaidh iad gu h-obann air falbh mar ſheur.

Ann ſa mhaidin tha e uaine agus aig fas ſuas; ach mu ſh'eaſgar tha e air a ghearra ſios, air a thior macha ſuas, agus air ſeargadh.

Oir caithe ſinn air falbh ann a d' teasfheirg, agus tha ſinn fuidh eagal a' d' throm chorruich.

Chuir thu ar droch gniomharra annad lathair; agus ar peacaibh diomhair ann an ſolus do ghnuiſe.

Oir 'nuair a tha corruich ort tha ar 'n uile laithe air dol thairis: tha ſinn toirt ar bliadhna gu crich mar ſgeul a dh' innſear.

'Siad laithe ar 'naois tri fichiod bliadhna ſa deich, agus ge do roibh daoine cho neartmhor 's gu 'n thig iad gu ceithir fichiod bliadhna; gidheadh cha 'n 'eil ann ſpionnadh an ſin, ach ſaothair agus bron; ceart co luath a ſhiuileas e air falbh, agus cha 'n 'eil ſinn idir ann.

Ach cia bheir aire do neart do chorruich; oir an deigh laimhe mar ghabhas duine eagal, mar ſin tha do throm fheirg.

Mar ſin teagaiſg duinn ar laithe aireamh; chum 's gun cleachd ſinn ar cridhe chum gliocas.

Pill.

Pill thusa a ris, O Thighearna, mu dheire; agus bidh grasmhor ri d' sheirbhisich.

O sasuich sinn le d' throcair, agus sin gu grad; 's mar sin ni sinn gairdeachas, agus bidh sinn aoibhin re uile laithe ar beatha.

Thcir comhf hurtachd dhuinn anise aris an deigh dhuit plaigh chuir nar carruibh; agus air son na'm bliadhne ann san df huilling sinn bochduin.

Feuch do d' sheirbhisich t 'obair; agus do ghloir da 'n cloinn.

Agus gu robh uile mhorachd ghlormhor an Tighearna ar Dia oirne; soirbhich thusa dhuinn obair ar lamhan, o soirbhich thus obair ar lamh.

Gloir do'n Athair, &c.

Mar bha air tus, &c.

¶ An sin leanuidh an leasan air a thoirt as a chuigeadh caibdeil deug do cheud litir Phoil a chum nan Corinthianach.

1 Cor. xv, 20.

NISE tha Criosd air eirigh o na mairbh, agus rinneadh an ceud thoradh dhiubhsan a choidil deth. Oir mar is ann tre dhuine thainig am bàs, is ann tre dhuine thig ais-eirigh nam marbh mar an ceudna. Oir mar ann Adhamh ata gach uile ag faghail a' bhais, is amhuil sin mar an ceudna a nithear gach uile beo ann Criosd. Ach gach uile dhuine 'n a òrdugh fein; Criosd an ceud thoradh, 'n a dhiaigh sin iadsan a 's le Criosd aig a theachd. Ann sin bithidh a' chrioch dheireannach, 'n uair a bheir è suas an rioghachd do Dhia, eadhon an t-Athair; 'nuair a chuireas è fios gach uile uachdaranachd agus gach uile ughdarras, agus cumhachd. Oir is eigin gu 'n rioghaich se, gus an cuir è a naimhde uile fuidh chosaibh. Is è an namhad deireannach a sgriosar, am bás. Oir chuir è na h uile nithe fuidh chosaibh. Ach 'n uair a deir è gur chuir s è na huile nithe fuidh, is ni follasách gu bheil eisean a chuir gach uile nithe fuidh, ann leith 'muigh dheith so. Agus 'n uair a chuir'ear na h uile nithe fuidh, ann sin bithidh am Mac fein fuidh 'n ti a chuir na h uile nithe fuidh-sin, chum gu 'm bi Dia 'n a uile ann s gach uile. No ciod a ni iadsan, a bhaistear

air fon nam marbh, mur eirich na mairbh air aon doigh? c' ar fon ma feadh a bhaiftear iad air fon nam mairbh? Agus c' ar fon ata finne ann gabhadh s gach uair? Air bhur gairdeachas fa a 'ta agam ann Jofa Criofd ar Tighearna, 'ta mi faghail a' bhais gach la. Ma chog mi mar dhuine re fiadh-bheiftibh ann Ephefus, ciod i mo thairbhe, mur eirich na mairbh? itheamaid agus olamaid, oir am marach gheibh finn bas. Na meallar fibh; truaillibh droch chomhradh deadh bheufa. Duifgibh chum f ìreantachd, agus na deanamh peacaidh; oir ni 'm bheil eolas De aig cuid; chum bhur naire labhram fo. Ach a deir neach eigin, Cionnas a dh' eir'eas na mairbh? Agus ciod a' ghne cuirp leis an d' thig iad? Amadain, a ni fin a chuireas tu, cha bheothaichear è, mur bafaich sè air tùs. Agus an ni a chuireas tu, cha 'n è an corp a bhitheas a 'ta thu cur, ach grainne lom, feudaidh bith do chrui'neachd, no do fheorta eigin eile. Ach ata Dia a' toirt cuirp dha mur bu toil leis, agus do gach uile fhiol a chorp fein. Cha'n aon f heoil gach uile f heoil; ach ata feoil air leith aig daoinibh, agus feoil eil' aig ainmhidhibh, feoil eil' aig iafgaibh, agus feoil eil' aig eunlaithibh. Agus ata cuirp neamhaidh ann, agus cuirp thalmhaidh; gidheadh ata gloir air leith aig na corpaibh neamhaidh, agus gloir eil' aig na corpaibh talmhaidh. 'Ta aon ghloir aig a' ghrèin, agus gloir eil' aig a' ghealaich, agus gloir eil' aig na reultaibh; oir ata eidir-dhealachadh eidear reult agus reult thaobh gloire. Is ann mar fin fos a bhios ais-eirigh nam marbh. Cuir'ear è ann eas-onoir, tog'ar ann gloir è; cuir'ear ann anmhuinneachd è, eir'idh sè ann cumhachd; Cuir'ear è na chorp nadurra, eir'idh fe na chorp fpioradail. 'Ta corp nadurra ann, agus corp fpioradail. Agus mar fo a 'ta è fgriobhta, Rinneadh an ceud duine Adhamh 'n a anam beo, an t Adhamh deireannach 'n a Spiorad a bheothaicheas. Gidheadh cha 'n è an ni fpioradail a bha ann air tus, ach an ni nàdurra; agus 'n a dhiaigh fin an ni fpioradail. An ceud duine o 'n talamh, talmhaidh; an dara duine an Tighearna o neamh. Mar an duine talmhaidh, is amhuil fin fos iadfan a 'ta talmhaidh; agus mar ata an duine neamhaidh, is ann mar fin iadfan a 'ta neamhaidh. Agus mar a ghiulain finn iomhaigh an duine thalmhaidh, giulainidh finn fos iomhaigh an duine neamhaidh. 'Noife fo a deiream, a bhraithre, nach feudar le feoil agus fuil rioghachd Dhe a fhealbhachadh mar oighreachd; ni mo a fhealbhaicheas truaill'eachd neo thruaill'eachd. Fèuch labhram ni diomhair ribh; Cha choidil finn eil' ach caochlaidhear

finn

ſinn uile. Am mionaid, am prioba' na ſul, re guth na trompaide deireannaich, (oir goiridh an trompaid) agus eir'idh na mairbh neo-thruailleadh, agus caochlaidhear ſinne. Oir is eigin do 'n ni thruaillidh ſo neo-thruaill'eachd a chur uime, agus do 'n ni bhaſmhor ſo neo-bhaſmhorachd a chur uime. Agus 'n uair a chuireas an ni truaillidh ſo neo-thruaill'eachd uime, agus a chuireas an ni baſmhor ſo neo-bhaſmhorachd uime, ann ſin coi'-lionar am ſocal a 'ta ſgriobhta, Shluigeadh ſuas am bas le buaidh. O bhàis, c' ait' am bheil do ghath; O uaigh, c'ait' am bheil do bhuaidh? Is è am peacadh gath a' bhais; agus is é neart a' pheacaidh an lagh. Ach buidheachas do Dhia, a 'ta toirt dhuinne na buadha, trid ar Tighearna Joſa Crioſd. Uime ſin, mo bhraithre gradhach, bithibhſe daingean, neochorach, a ſir-mheudachadh ann obair an Tighearna, air dhuibh fios a bhi agaibh nach 'eil bhur ſaothair diomhaoineach ann ſan Tighearna.

¶ Nuair thig iad a chum na h uaighe, an tra bhios an corp 'ga dheanamh ullamh gu chuir ſan talamh, their a miniſteir, no ſeinnidh a Miniſteir no na Cleirich.

DUine 'ta air a bhreith le mnaoi, tha ſhaoghal gearr, agus lan do thrioblaid. Tha è fás ſuas, agus air a ghearradh ſios mar bhla; teichidh ſè air falbh mar f haileas, agus cha bhuanuich è idir ann aon ſtaid.

Ann a meadhon beatha tha ſinn ann am bas; co uaith air bith am feud ſinn cobhair iarruidh, ach uatſa, O Thighearna tha gu ceart ſo chorruich air ſon ar peacaidh-ne?

Gidheadh, O Thighearna Dhia ro naomha, O Thighearn ro chumhachduich, O Slanuif hear naoimh agus ro throcairich, na tabhair thairis ſinn do ghèur phiantaibh a bhàis ſhiorruidh

A Thighearna, tha fios agad air nithe diamhair ar cridheachan; na druid do chluaſan trocaireach r' ar n-urnuighean; ach caomhain ſinn, a Thighearna ro naomh, O Dhe ro chumhachduich, O Slanui-f hear naomh agus throcairich, thuſa a bhreitheamh ro f hoghaintich ſhiorruidh, na leig dhuinn ſan uair dheirinnich le cràdh air bith bais tuitiun air falbh uat-ſa.

¶ An

¶ An ſin a nuair a bhios cuid do 'n mhuintir tha 'nan ſeafamh a lathair a cuir uir air a chorp, their a' Miniſteir.

DO bhri gu 'm bi toil an De uile chumhachduich d' a mhòr thròcair anam ar brathar ghradhuich ſo a f huair bas a ghabhail thuige fein, tha ſinne air an aobhar ſin a' toirt a chuirp do 'n talamh; talamh do thalamh, luaithre do luaithre, duſlach do dhuſlach, ann dochas cinnteach daingean ri eis-eirigh chum na beatha ſhiorruidh, trid ar Tighearn Joſa Crioſd, a chaochlas ar corp graineil, chum gu 'm bi è coſmhuil re chorp glormhor fein, a reir an oibricheadh chumhachduich, leis am bheil è comaſach na h-uile nithe chionnſachadh dha fein.

¶ An ſin theirear no ſinnear.

CHuala mi guth o neamh, ag radh rium, ſgriobh: 'S beannuichte na mairbh ata faghail bais ſan Tighearna, o ſo amach; ſeadh, a deir an Spioraid; oir tha iad a' gabhail fois o 'n Saothair. Tais. xiv, 13.

¶ An ſin their a Miniſteir.

A Thighearna, dean tròcair oirn.
*A Chrioſd dean trocair oirn.*
A Thighearna, dean trocair oirn.

AR n' Athair ata air neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd. Deanar do thoil air an talamh mar a dheantar air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar n-aran lathail. Agus maith dhuinne ar ciontaidh, mar a mhaitheas ſin dhiobhſin a chiontuicheas n-ar n-aghaidh. Agus na leig ambuaireadh ſinn, ach ſaor ſinn o olc. Amen.

*A Miniſteir.*

A Dhe uile chumhachduich, maille ris am bheil Spioraid na muintir ſin beo a gheabh bas ſan Tighearna, agus maille ris am bheil anamanna nan creidmheach ann gairdeachas agus ann ſonas, an deigh doibh bhi air am fuaſgladh o uallaich na feola; tha ſinn a' toirt buidheachais dhuit o 'r cridhe, do bhri gu ma toil leat a neach ſo ar brathair a ſhaoradh o

thrioblaidibh.

thrioblaidibh an t' faoghail pheacaich fo; a guidhe gu ma toil leat do d' mhaitheas gráfail, aireamh do dhaoine taoghta fein a dheanamh fuas gu grad, agus do rioghachd a luathachadh, chum gu 'm fead finn-ne, ma ris a mhuintir fin uile a f huair bàs ann am fior chreideamh t' ainm naomh-fa, crioch agus fólas iomlan a bhi againn, araon ann corp agus ann anam, ann a d' ghlóir fhiorruidh agus bhioth-bhuan, trid Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

*An Urnuigh.*

O Dhe throcairich, Athair ar Tighearna Jofa Criofd a neach a fe an eis-eirigh agus a bheatha; co air bith a chreideas ann, bithidh fe beo, ge do gheabh fe bas; agus co air bith ata beo agus a' chreidfin ann-fan, cha 'n f huigh è bàs fiorruidh; neach a theagaifg dhuinn mar an ceudna (le Abftol naomh Pol) gun bhi fo mhulad, mar dhaoine gun dochas, air fon na muintir a choidleas ann-fan; guidhemid gu macanta ort, O Athair gu 'n togadh tu finn o bhàs a pheacaidh gu beatha na fireantachd; chum a nuar a dh' f hágas finn a bheatha fo, gu'n dean finn fois ann-fan, mar tha dochas againn gu bheil a' neach fo ar brathair a deanamh, agus aig an eis-eirigh choitchionn air an la dheirianach gu 'm faighear finn taitneach ann a d' fhealla, agus gu 'm fuigh finn am beannuchadh a labhras do Mhac gradhach air an àm fin ris a mhuintir, fin uile leis an gradhach thu, agus air am bheil t'eagal, ag radh, Thigibh, fibh-fe, chlann bheannuichte m' Athar-fa, gabhuidh an rioghachd a dh' ulluicheadh air 'ur fon o thoifeach an t' faoghail. Deonuich fo, tha finn aig achanuich ort, O Athair throcairich, trid Jofa Criofd ar n-eidir mheadheon-f hear agus fear-faoruidh. Amen.

GRas ar Tighearna Jofa Criofd, agus gradh Dhe, agus co'-chomunn an Spioraid Naoimh, gu rabh maille ribh uile. Amen.

# An Tabhairt Bhuidheachais BHAN an deigh CLOIN-BHREITH, ris an abrar gu coitchionn, *Coisrigeadh nam Ban.*

¶ Air an am ghnathaichte an deigh a h aisaid, thig a bhean ann truscan eireachdail do 'n eaglais, agus ann sin sleuchduidh si sios ann ait eigin iomchuidh, mar bu chleachd a dheanamh, no mar a dh' orduicheas an Easbuig, agus an sin their a Ministeir ria.

DO bhri gn 'm b'ì toil an Dè uile chumhachduich, d' a mhòr mhaitheas fuasgladh sabhailte thoirt dhuitse, agus gu 'n do ghleidh se thu ann sa' mhor chunnart ann rabh thu ri am breath cloinn, uime sin bheir thu buidheachas do Dhia o d' chridhe, agus their thu,

¶ An sin their a Ministeir an Salm cxvi.

*Dilexi, quoniam.*

THA mi deagh thoilichte; gu 'n cuala 'n Tighearna guth m' urnuigh.

Gu 'n d' aom e chluas rium; uime sin gairmidh mi air co fhad sas beo mi.

Dhiadh eangaich a bhais ma n' cuart orm; agus fhuair pianta Ifrein greim orm.

Mhothaichidh me trioblaid agus leandudh; agus ghair mi air ainm 'm Thighearna: O Thighearna, guidheim ort, saor m' anam.

'S grasmhor 'n Tighearn, agus is fireanach, seadh, 'S trocaireach ar Dia.

Coimhididh 'n Tighearn an simpli; bha mi ann an truaighe, agus rinn e cobhair orm.

O m' anam, ma seadh pill aris ri t'fhois; oir thug Dia duais dhuit.

Agus

Agus car son? shaor thu m' anam o'n bhas; mo shuile o dheoir, agus mo chasan o thuiteam.

Gluaiseam an lathair 'n Tighearna; ann an tir nam beo.

Chreid mi, agus uime sin labhram; ach bha mi fo thrioblaid gheur; thuirt mi ann am dhifir, 's breugairean na huile dhaoine.

Ciod 'n duais a bheir mi do 'n Tighearna; air son na h uile shochair a rinn e dhomh.

Glacam cupan na slainte; agus gairmidh mi air ainm an Tighearn.

Iocaidh mi mo mhoidean do 'n Tighearna, 'n lathair a shluaidh uile: ann an cuirtibh tigh an Tighearna, eadhoin ann a'd mheadhon, O Jerusaleim. Molaidh an Tighearna.

Gloir do'n Athair, &c.

Mar bha ann tus, &c.

¶ No an t' Salm so.

*Nisi Dominus.* *Salm* cxxvii.

NI slugha na thogas 'n Tighearna an tigh; cha 'n 'eil an soathoir sin tha ga thogal, ach cailte.

Ni slugha na ghleidheas an Tighearna m'baille; cha 'n eil am fear faire ach na dhuisg gu diomhain.

Cha n'eil ach saothar chailte dhuibh deisir a dheanamh gu eiridh moch, agus fois a ghabhail cho an-moch. agus aran an neo-churam ithi; oir mar sin bheir e eadul d'a mhuintir ionmhuin fein.

Feuch. is oighreachd agus tiolaca tha teachd o'n Tighearna, clann agus toradh na bronn.

Mar tha na saighde an laimh an fhuamh fhear; direach mar sin tha chlann og.

Sonadh n' duine aig am bheil a bholg saighead, lan diu; cha bhi naire orra n uair a labhras iad ri naimhde ann sa gheata.

Gloir do'n Athair, &c.

Mar bha ann tus, &c.

¶ An sin their a Ministeir,

Deanamaid Urnuigh.

A Thighearna dean trocair oirn.

*A Chriofd dean trocair oirn.*
A Thighearna dean tròcair oirn.

AR n' Athair, ata air neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd. Deanar do thoil air an talamh mar a dheantar air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar n-aran lathail. Agus maith dhuinne ar ciontaidh, mar a mhaitheas fin dhiobhfin a chiontuicheas n-ar n-aghaidh. Agus na leig am buaireadh finn, ach faor finn o olc. Amen.

*M.* O Thighearna fabhail a bhean fo do fheirbheifeach;
*F.* Tha cuir a dochais annad.
*M.* Bi thufa a d' chaifteal laidir dh' ì,
*F.* O aghaidh a namhad.
*M.* O Thighearna eifd r' ar n-urnuigh.
*F.* Agus thigeadh ar glaodh do t' ionfuidh.

*Minifter.*

Deanamaid Urnuigh.

O Dhe uile chumhachdaich, tha finn a toirt buidheachas iriofal dhuit-fe, gu'n do dheonuich thu a bhean fo do bhan-oglach a fhaoradh o mhor chradh agus cunnart a luigh-fiubhladh: Tha finn aig achanuich ort, Athair is mo tròcair, deonuich dh' ì le d' chònadh a beatha a chaithe gu creidmheach, agus gluafad a reir do thoil ann fa' bheatha fo 'ta lathair, agus mar an ceudna gu 'm bi co-pairt aice do ghloir fhiorruidh ann fa bheatha ata re teachd, trid Jofa Criofd ar Tighearna. Amen.

¶ A bhean a thig do thoirt buidheachais, feumaidh s' i an tabhartas gnathuichte a thoirt feachad; agus ma bhios comanach ann, is coir dhan Comanach naomh a ghabhail.

CO-

# CO-BHAGRADH, no Corruich agus Breitheamhnais Dhe air am foillſeachadh an aghaidh pheacairean, agus urnuighean araid ra 'n gnathuchadh air a' cheud la do 'n Charghas, agus air amanna eile, mar a dh-orduicheas an t' Eaſbuig.

¶ An deigh na h urnuigh Mhaidne, air do 'n Liotan a bhi thairis a reir an doigh ghnathuichte, theis a Miniſteir ann aite an leughaidh no ſa' chrannaig.

A Bhraithre, bha gnathachadh diaghaidh ann ſa' phriomh eaglais, ann toiſeach a Charghais, gu 'm bi a Mhuintir a rinn mhor pheaca comhruichte, air an cuir gu aithreachas follaſach; agus air am peanaſachadh ſann t-ſaoghal ſo, chum gu 'm biodh am anama tearuinte ann la an Tighearna; agus air do dhaoine eile bhi air an teagaiſg le 'n eiſempleir ſin, gu 'm biodh tuill' eagail orra roimh pheaca.

Ann aite ſin (gus am bi 'n gnathachadh eaglais ceudna air a thoirt air ais a rithiſt, ni tha ii mhiannachadh gu mòr) chunncas iomchuidh air an àm ſo (ann bhur lathairſe uile) gu'm biodh earruinean cumanta do mhallachd Dhe an aghaidh pheacairean nach dean aithreachas, air an toirt as an t-ſeachdabh caibdeil thar an fhichiod do Dheutoronomi, agus as aitibh eile do 'n Scriobtuir, air an leughadh; agus gu 'm freagradh ſibh-ſe do gach earruin, Amen; a chum air fios f haghail dhuibh ciod i mor dhibh-f heirg Dhe an aghaidh pheacairean, gu 'm bi ſibh ni 's mo air 'ur broſnuchadh gu fior aithreachas durachdach, agus gu 'n gluais ſibh na 's faicillich ann ſna laethibh cunnart-

ach

ach so; a' teicheadh o na dubhailcibh tha toilltin mallachd Dhe le h-aidmheil 'ur beoil fein.

MAlluichte gu 'n rabh an duine a ni dealbh snaighte no leaghta, chum aoradh dha. Deut. xxvii, 15.

¶ *Agus freagraidh an sluagh, agus their iad,* Amen.

*M.* Malluichte gu 'n rabh eisin a mhalluicheas Athair agus a mhathair. Rann 16.

*F.* Amen.

*M.* Malluichte gu 'n rabh eisin a dh' atharruicheas crioch fearain a choimhearsnuich, rann 17.

*F.* Amen.

*M.* Malluichte gu 'n rabh eisean a chuireas an dall air seacharan san t-slighe, rann 18.

*F.* Amen.

*M.* Malluichte gu 'n rabh eisean a chlaonas breitheanas a choigrich, an dilleachdain, agus na bantraich, rann 19,

*F.* Amen.

*M.* Malluichte gu 'n rabh eisin a bhuaileas a choimhearsnach gu h-uaigneach, rann 24.

*F.* Amen.

*M.* Malluichte gu 'n rabh eisin a luidheas le bean a choimhearsnuich. Lebh. xx, 10.

*F.* Amen.

*M.* Malluichte gu 'n rabh eisin a ghabhas duais air son duine neo-chiontach a mharbhadh, Deut. xxvii, 25.

*F.* Amen.

*M.* Malluichte gu 'n rabh eisin a chuireas a dhochas ann duine, agus a ni feoil na gàirdean da, agus 'na chridhe ata claonadh air falbh o 'n Tighearna, Jerm. 2vii, 5.

*F.* Amen.

*M.* Malluichte gu 'n rabh na daoine neo-iochdmhor, luchd striopachais, luchd adhaltrannais, daoine sanntach, luchd iodhal-aodhraidh, luchd ana-caint, meisgeirean, agus luchd breith air eigin, Mhat. xxv, 41. 1 Cor. vi, 9, 10.

*F.* Amen.

*Ministeir.*

*Ministeir.*

NISE do bhri gu bheil a mhuintir ſin uile malluichte (mar ata 'm faidh Daibhi a deanamh fia'nuis) tha a' mearachd agus a' dol air ſeacharan o aitheantibh Dhe, (air dhuinne bhi cuimhneachail air a bhreitheanas uabhaſach tha 'n crochadh os ar ceann, agus do ghna ullamh gu tuiteam oirn) pilleamaid a dh' ionſuidh an Tighearna Dia, leis gach uile cho-bhruthadh agus ciuineachd cridhe; a' deanamh caoidh agus bròn air ſon ar beatha pheacach, aig aithneachadh agus aig aidmheil ar ciontaibh, agus aig iarruidh toradh diongalta an aithreachais a thoirt uainn. Oir anios ata 'n tuagh air a cuir gu freamh nan craobh, agus gach craobh nach toir amach deagh thoradh, gearrar ſios i, agus tilgear i s-ann teine. Is ni uabhaſach tuiteam ann lamhan an De bheo; doirtidh é nuas uiſge air na peacairean, ruibeachan, teinne agus pronaſc, ſtoirm agus doinnean; 's è ſo *is* cuibhrin dhoibh ri òl; oir feuch, thainig an Tighearna as ionad comhnuidh a dh' f hioſrachadh aingeachd na muintir ata gabhail comhnuidh air an talamh. Ach co 's urrain la 'a theachd f hulang? Co a's urrain ſeaſamh a nuair a thaiſbeineas è è fein? Tha f haſgnadh na laimh, agus glanaidh ſ è urlar bualaidh, agus tionallaidh è a chruineachd ga ſhabhall, ach loiſgidh è a moll le teine nach feudar a mhuchadh. Thig la 'n Tighearna mar ghaduich s-ann oidhche; agus a nuair a their iad, Sith, agus ata na h-uile ni ſabhailt, an ſin thig ſgrios obann orra, mar thig doilgheas air mnaoi ri ſaothair cloinne, agus cha dh' theid iad as. An ſin foillſichear fearg Dhe ann la an dioghailtais, a rinn peacaich an dana, tre chroſantachd an cridhe, a charnadh ſuas dhoibh fein, dream a rinn dimheas air maitheas, foighidin agus fad f hulangas Dhe, nuair a bha è 'g an ſior ghairm gu h-aithreachas. An ſin glaodhuidh iad orm-ſa (a deir an Tighearna) ach cha 'n eiſd me; iarruidh iad mi gu moch, ach cha 'n f haigh iad mi; agus ſin do bhri gu 'n d-f huaithaich iad eolas, agus nach do ghabh iad eagal an Tighearna, ach ghabh iad grain do m'chomhairle, agus rinn iad di-mheas air mo ſmachduchach. An ſin bithidh ſe tuille 's ana-moch bualladh aig an doras nuair a bhios an dorus air a dhunadh; agus tuille is ana-moch a bhi aig eigheach trocair nuair ata am ceartais ann. Och an guth uabhaſach a bhreitheanais ro cheart, a bheirear amach orra, nuair a theirear riu, Imichibh ſibhſe 'ta malluichte dh' ionſuidh an teine ſhiorruidhe, a dh' ullvicheadh do

'n

'n diabhol agus d' a ainglibh. Uime ſin, a bhraithre, thugamaid aire s-ann am, nuair tha la na ſlainte ann, oir thig an oidhche ann 's nach urrain neach air bith obair a dheanamh; ach am fad 's ata 'n ſolus again-ne, creideamaid, s-ann t' ſolus, agus gluaiſeamaid mar chloinn an t' ſolus, chum nach tilgear ſinn ann dorchadas iomalach, far am bheil gul agus gioſgan ſ hiacla. Na mi ghnathuicheadh-mid maitheas De, tha gu trocaireach 'g ar gairm gu leaſachadh beatha, agus do iochd gun chrich-ſin tha gealla dhuinn maitheanas ann 's na chaidh ſeachad, ma philleas ſinn d' a ionſuidh le cridhe fior agus iomlan. Oir ge do tha ar peacanna dearg mar an Scarlaid, bithidh iad air an deanamh geal mar an ſneachda; agus ge do rabh iad mar churcair, gidheadh deanar iad geal mar oluinn. Pillibh, (a deir ar Tighearna) o bhur n-uile aingeachd, agus cha bhi bhur peaca na ſgrios dhuibh. Tilgibh air falbh uaibh 'ur mi dhiaghachd uile a rinn ſibh, deanuibh cridheachan nuadh, dhuibh fein, c'air ſon a bhaſuicheas ſibh, O thigh Iſrael, do bhri nach 'eil tlachd agam-ſa ann am bàs a neach ſin ata baſuchadh, a deir an Tighearna Dia? Pillibh ma ſeadh, agus bithidh ſibh beo. Ge do pheacaich ſinn, gidheadh tha feartagraidh againn maille ris an Athair, Joſa Crioſd am ſirean, agus is eiſin an iobairt reitich air ſon ar peacaidh. Oir leonadh è air ſon ar cionntaidh-ne, agus bhuaileadh è air ſon ar n-aingeachd. Uime ſin pilleadh-mid d' a ionſuidh-ſe, a ghabhas gu trocaireach ris gach peacair a ni fior aithreachas, air bhi lan dheirbhte dhuinn gu bheil è ullamh a ghabhail ruinne, agus lan toilleach gu mhaitheanas a thoirt dhuinn, mu thig ſinn na ionſuidh le fior aithreachas; mu gheileas ſinn dha, agus gu 'n gluais ſinn 'n a ſhlighibh o ſo ſuas; mu ghabhas ſinn oirn fein a chuing-ſin a tha ſo-ghiulan, agus eallach-ſan ata ea-trom, a chum eſin a leantuin ann iriſleachd, am foighidin, agus ann gradh, agus a bhi air ar ſtiuradh le riaghladh a Spiorad Naoimh-ſan; do ghna aig iarruidh a ghloir-ſin, agus a deanamh ſeirbheis dha ann ar ſtaid ſhoaghaltach mar is cubhaidh le taingealachd. Ma ni ſinn ſo, ſaoraidh Crioſd ſinn o mhallachd an lagha, agus o 'n mhallachadh ro mhor a thuiteas orra ſan a bhios air an cuir air an laimh chli: agus cuiridh è ſinn air a laimh dheis, agus bheir è dhuinn beannachadh graſail Athar, aig iarruidh oirn ſeilbh a ghabhail d' a rioghachd ghlormhor fein; agus gu 'n deonuicheadh è ar toirt uile d' a h-ionſuidh, air ſon a throcair gun chrich. Amen.

¶ An

¶ An sin theid iad uile air an gluinibh, agus air bhi do 'n Mhinifteir agus do na cleirich air an gluinibh (s.ann aite ann cleachd leo an liodan a radh) their iad an t Salm so,

*Miserere mei Deus.* Sal li.

DEAN trocair oirn, O Dhe, a reir do mhor mhaitheas; a reir lionmhoireachd throcaire, duth as mo lochda.

Ionlaid mi gu glan o 'm aingeachd; agus glan mi o 'm pheaca.

Oir tha mi 'g aideacha mo choireana; agus tha mo pheaca a ghna am fhia'nais.

A't aghaidhse amhain pheacaich mi, agus rinn mi 'n tolc so ann a'd fhealla; chum gu 'm bithe tu air t'fhireanacha ann a'd bhriathra, agus glan 'nuair bheirte breith ort.

Feuch, bha mi air mo chumadh an aingeachd; agus ann am peaca thorriche mo mhathair orm.

Ach feuch, iarruidh tu firinn an leith a ftigh; agus bheir thu orm gu 'm tuig mi gliocas gu uaigneach.

Glanaidh thu mi le hisop, agus bithidh mi glan; ni thu m'-ionlaid, agus bithidh mi ni fgile na fneachda.

Bheir thu orm gu 'n cluinn mi mu aoibhneas agus aiteas; chum gu 'n dean na cnamhan a bhris thu gairdeachas.

Tionda do ghnuis o'm pheacaibh; agus cuir as m'eacoire gu leir.

Dean dhomh cridhe glan, O Dhia, agus athnuadhaich fpiorad ceart an taobh a ftigh dhiom.

Na tilg o' d' lathair mi; agus na toir do Spiorad Naomha uam.

O thoir dhomh folas do chobhair aris; agus daingnich mi le d' Spiorad faor.

'N fin teagaifgeadh mi do fhlighe do 'n aingidh; agus iompoichear peacaire a'd 'ionnfuidh.

Saor mi o chionta fola, O Dhia, thufa tha a' d' Dhia flainte dhomh; agus feinnidh mo theanga air t' fhireantachd:

Fofglaidh thu mo bhile, O Thighearna; agus foillfichidh mo bheul do mholadh.

Oir cha 'n 'eil thu 'g iarruidh iobairt, no bheirinn duit i; cha 'n 'eil thu gabhail tlachd ann an ofraile loifgte.

Se 'n fpiorad tuirfeach iobairt Dhia, cridhe brift agus bruite, cha dean thufa tar air O Dhia.

O bi fabhorach agus grafmhor do Shion; tog fuas ballachan Hierufalem.

'N ſin bithidh tu toilichte le iobairt fhìreantachd, le ofraile agus tabhartais loiſgte ; 'n ſin tairgidh iad tairbh oga air t'altair.

Gloir do 'n Athair, &c.

Mar bha an tùs, &c.

A Thighearna dean trocair oirn.

*A Chrioſda, dean trocair oirn.*

A Thighearna, dean trocair oirn.

AR n-Athair ata air neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd. Deanar do thoil air an talamh mar dheantar air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar n-aran lathail. Agus maith dhuinne ar ciontaibh, mar a mhaitheas ſin dhiobhſin a chiontuicheas n-ar n-aghaidh. Agus na leig am buaireadh ſinn, ach ſaor ſinn o olc. Amen.

*M.* O Thighearna ſabhail do ſheirbheiſich.

*F.* Tha cuir an dochas ann-ad.

*M.* Cuir comhnadh d' an ionſuidh o neamh.

*F.* Agus dion gu cumhaichdaichd iad gu ſiorruidh.

*M.* Cuidich ſinn, O Dhe ar Slanuiſhear.

*F.* Agus air ſon gloir t'ainm ſaor ſin ; bi trocaireach dhuinne peacairean, air ſga t'ainm.

*M.* O Thighearna, eiſd r' ar n-urnuigh.

*F.* Agus thigeadh ar glaodh do t'ionnſuidh.

*Miniſteir.*

Deanamaid Urnuigh.

O Thighearna, tha ſinn a' guidhe ort eiſd gu trocaireach r' ar n-urnuigh, agus caomhain an dream ſin uile ata 'g aideachadh am peacaidh dhuit-ſe, chum gu 'm faigh a mhuintir ſin aig am bheil an coguiſean 'g an diteadh le peaca, fuaſgladh le d' mhaitheánas trocaireach, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

O Dhe ro chumhaichdaich, agus Athair throcaireach, aig am bheil iochd ris na h-uile dhaoine, agus leis nach fuathach ni air bith a rinn thu, aig nach 'eil tlachd an am bas peacair,

cair, ach leis am b' fhearr gu 'm pilleadh è o pheaca, agus gu 'm biodh è air a ſhabhaladh; maith dhuinne gu trocaireach ar cionntaidh; gabh ruinn, agus thoir ſolas dhuinne, tha muladach agùs ſgith le eallach ar peacaidh. 'S è do natar-ſa do ghna bhi trocaireach; dhuit-ſe amhain buinidh maitheanas peacaidh. Air an aobhar ſin caomhain ſinn, a Thighearna mhaith, caomhain do ſhluagh a ſhaoradh leat; na toiſich a' m breitheanas le d' ſheirbheiſich, tha nan duſlach graineil agus na 'm peacaich thruagh; ach pill do chorruich air falbh uainne, ata gu h-uiriofal aig aideachadh ar grainealachd, agus a deanamh fior aithreachas air ſon ar coirreanna; agus dean deifir d' ar cuideachadh s ann t-ſaoghal ſo, chum gu 'm bi ſin gu brath beo maille riut s ann t-ſaoghal ata ri teachd, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

¶ An ſin their an ſluagh na briathra ſo a leanas an deigh a Mhiniſteir.

PIll ſinn, O Thighearna mhaith, agus mar ſin bithidh ſinn air ar pilleadh. Bi fabharach, O Thighearna, bi fabharach do d'ſhluagh fein, tha pilltin do t-ionnſuidh le gul, le traſg, agus le urnuigh. Oir is Dia trocaireach thuſa, lan do thruacantachd, fad-fhulangach, agus ro iochd-mhor. Tha thu 'g ar caomhnadh nuair tha ſinn a' toilltin peanais, agus ann a' t-fheirg tha thu ſmuainteach air trocair. Caomhain do phobul fein, a Thighearna mhaith, coigil iad, agus na tigeadh t-oighreachd gu maſladh. Eiſd ruinn, O Thighearna, oir is mor t-iochd, agus a reir lionmhoireachd do throcairean amhairc oirne trid toillteanas agus eidir-ghuidhe do Mhic bheannuichte Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

GU 'm beannuicheadh, agus gu 'n gleidheadh an Tighearna ſinn; gu 'n togadh an Tighearna ſolus a ghnuis ſuas oirn, agus gu 'n tugadh è dhuinn ſith nis agus gu ſiorruidh. Amen.

SAILM

# SAILM DHAIBHI

## *AIR AM PONCADH,*

MAR THA IAD RA 'N SEINN NO RA 'N LABHAIRT ANN AN EAGLAISIBH.

### URNUIGH MHAIDNE.

Cheud Latha.

Salm i. *Beatus vir, qui non abiit.*

SBEANNUICHTE an duine nach do gluais an comhairle na 'n aindiadhaidh, 'ſnach do ſheas an ſlighe pheacaire; agus nach do ſhuidh an cathair luchd fochaid;

2 Ach tha a thlachd an lagh 'n Tighearna; agus ann a lagh ni e e fein a chleachda a la 's dhoiche.

3 Agus bithidh e coſmhuil ri craoibh ſuichte ri taobh a h-uiſge; bheir amach toradh na h-am.

4 Cha ſearg a dhuileach mar an ceudna; agus beachduich ciod ſam bith a ni e ſoirbhichidh leis.

5 Air ſon na haindiadhaidh, cha 'n 'eil e mar ſin aca; ach tha iad mar mholl a ſgapas a ghaoth bhar aghaidh na talmhain,

6 Uime ſin cha 'n urra na h'aindiadhaidh ſeaſamh ann am breitheanas; no idir na peacaire ann an co-thional nam fireana.

7 Ach 's aithne do 'n Tighearn ſlighe nam fireana; agus theid ſlighe na' n aindiadhaidh a leir ſgrios.

Salm

Salm ii. *Quare fremuerunt gentes?*

CIA air ſon tha boile co buaireaſach air na cinnich le cheile; agus c'arſon tha 'n ſluagh a ſmuaineach ni diamhain.

2 Tha righre na talmhain a ſeaſamh ſuas, agus na huachdrain cuir comhairle ri cheile; 'naghaidh 'n Tighearna, agus an aghaidh ungaichte.

3 Briſeamaid am boinn na 'm bloide; agus tilgeamaid an cuibhrichean uain.

4 Ni 'n ti tha chomhnuidh ar Neamha, gàire fanoid riu; bithidh iad na 'm cuis mhagaidh do'n Tighearna.

5 'N ſin labhraidh e riu na fheirg; agus ni e 'n cradh na throm chorruigh.

6 Gidheadh ſhuidhich mi mo righ; air mo thulaich naomha Sion.

7 Searmoinichidh mi 'n lagh man do labhair an Tighearna rium; 's tu mo Mhac, 'n diu ghin mi thu

8 Iarr ormſa, agus bheir mi na cinnich mar oighreachd dhuit; agus iomal-chriocha an Domhain mar ſheilbh.

9 Breuthaidh tu iad le ſlat iaruin; agus ni thu 'm briſeadh nam bloide mar ſhoitheach cria-fheir.

10 Bithibh glic anois uime ſin, a ſibhſe righre; bithibh foghlumte, ſibhſe tha na 'r breitheanna air thalamh.

11 Deanadh ſeirbheis do 'n Tighearn ann 'an eagal; agus deanabh gairdeachas dha le hurram.

12 Pogaibh am Mac, 'n teagul gu 'm bi corruigh air, agus gun ſgriofar ſibh o'n tſlighe cheart; ma laſas fhearg (ſeadh, ach beag,) 'ſbeannuichte iad uille a chuireas an dochas ann.

Salm iii. *Domine, quid multiplicati?*

TIGHEARNA, cia mar tha 'n drong tha cuir trioblaid orm a dol a mead; 'ſlionar iad tha 'g eiridh am aghaidh.

2 'Slionar aon tha 'g radh mu m' anam; cha 'n 'eil cobhair air a ſhon ann an Dia.

3 Ach 's tuſa, O Thighearn, m' fhear dionaidh; 'ſtu mo ghloir, agus fear togalach mo chinn.

4 Ghair mi air an Tighearna le m' ghuth; agus chual e mi as a thalaich naomha.

5 Luidh

5 Luidh mi fios agus choidil mi, agus dh'eirich mi fuas a-
ris; oir chum an Tighearna fuas mi.
6 Cha bhi eagal orm roimh dheich mile fluaidh; a fhuidhich
iad fein m'an cuairt am aghaidh.
7 Eirich fuas, a Thighearn, agus cuidich leam, O mo Dhia;
oir buailidh tu mo naimhde air cnaimh an cial; bhris thu fia-
cla na n' aindiadhaidh.
8 Buinidh flainte do 'n Tighearna; agus tha do bheannucha
air do fhlugh.

Salm iv. *Cum invocarem.*

CLUINN mi 'nuair a ghairmeas mi, O Dhia m' fhirean-
tachd; dh-fhuafgail tu mi 'nuair a bha mi 'n trioblaid;
dean trocair orm, agus eifd ri m' urnuidh.
2 O fibhfe chlann nan daoine, cia fad bheir fibh blafbheum
do m' onair, agus tha leithid a thlachd agaibh an diamhanas, a-
gus a 'g iarruidh 'a deigh bhreugan?
3 Bitheadh fios agaibh fós air a fo, gun a roghnuich Dia dha
fein 'n duine diadhaidh; 'nuair a ghairmeas mi air an Tighear-
na, cluinnidh e mi.
4 Seafuidh ann an eagul, agus na deanaibh peaca; deanabh
cainnt ri 'ur cridhe, agus ann 'ur feomar, agus bithibh famhach.
5 Tairgibh iobairt fhireantachd; agus cuiribh ur dochas ann
fan Tighearna.
6 Tha moran aig radh, co a nochdas duinn maith air bith.
7 Thighearna tog thufa fuas; folus do ghnuife oirne.
8 Chuir thu aibhneas ann am' chridhe o'n uair a tha 'n coir-
ce, am fion, agus an ola a meudacha.
9 Luidhidh mi fios ann an fith, agus gabham fois; oir
's tufa amhain, a Thighearna, bheir orm comhnuidh ann an
tearuntachd.

Salm v. *Verba mea, auribus.*

THOIR fanear mo bhriathra, O Thighearna, agus beach-
duich air mo fmuain.
2 O eifd thufa ri guth mo ghlaoidh; mo righ, agus mo
Dhia; oir fan ruit a ni mi m' urnidh.
3 Cluinnidh tu mo ghuth gu trathail, O Thighearn; gu moch
fa

ſa mhadin dearcam m' urnuigh a t' ionnſuidh, agus beachduichidh mi ſuas

4 Oir 's tuſa 'n Dia aig nach 'eil tlachd an aingeachd ; ni mo a chomhnuicheas olc air bith a'd' fhochair.

5 Cha ſeas a mhuintir amaideach ann a' d' ſhealla ; oir 's fuathach iadſan uile a dh' oibricheas diamhanas.

6 Sgrioſaidh tu iadſan a labhras breugan ; 's grain leis an Tighearn an iot-fhuileach agus cealgach.

7 Ach air mo ſhonſa, thig mi dh' ionnſuidh do thighe, eadhoin air lionmhoireachd do throcair ; agus ann a t' eagal ni mi aodhra 's maire ri d' theampul naomha.

8 Treoraich mi Thighearn, ann a' d' t'fhireantachd, air ſon mo naimhde ; dean do ſhlighe reidh roimh m' aghaidh.

9 Oir cha 'n 'eil fireantachd na bheul ; oir 's fior aingeachd an taobh a ſtigh dhiu.

10 'S uaigh fhoſgailte an ſgornach : ni iad miodal le 'n teangaidh.

11 Dean thuſa 'n ſgrios O Thighearn, leir-ſgrioſadh iad tre n' as-innleachda fein ; tilg amach iad ann an lionmhorachd an ain-diadhiachd, oir rinn iad ar-amach a' t aghaidh.

12 Deanabh iadſa uile gairdeachas a tha cuir n' dochais anad ; bithidh iad a toirt buidheachais a ghna, chion gu 'n do dhion thu iad ; bithidh iadſa leis an ionmhuin t'ainm aoibhneach anad.

13 Oir bheir thuſa, a Thighearn, do bheannucha do 'n fhirean ; agus le d' chaoimhneas fabharach ni thu dhionadh mar le ſge.

## URNUIGH FHEASGAIR.

Salm vi. *Domine, ne in furore.*

O THIGHEARNA, na cronuich mi ann a' d'fheirg, ni mo ſmachduicheas tu mi ann a' d' dhiuma.

2 O Thighearna, dean trocair oirm, oir tha mi lag ; O Thighearna, ſlanuich mi oir tha mo chnamhan air an cradh.

3 Tha m' anam fos fo thrioblaid gheur ; ach, a Thighearna, cia fhad a ni thu peanas orm ?

4 Pill, O Thighearna, agus ſaor m' anam ; O teaſairg mi air ſga do throcair.

5 Oir ann sa bhas cha chuimhnich duine ortsa; agus co bheir buidheachas duit ann san t' slochd.

6 Tha mi sgi do m' osnaich, tha mi ag ionlad mo leaba gach oiche; agus a 'g uisgeacha m' uridh, lem dheoir.

7 Tha mho mhaise air teireachduin le fior thrioblaid; agus air caithe air falbh air son m' uile naimhde.

8 Imichibh uam, sibhse uile ta 'g oibreacha diomhanais: oir chual an Tighearna guth mo chaoine.

9 Chual an Tighearna m' iarrtas; gabhaidh 'n Tighearna ri m' urnuidh.

10 Bidh mo naimhde uile air an claoidh, agus air an cradh gu geur; bithidh iad air am pillidh air ais, agus air an cuir gu grad naire.

Salm vii. *Domine, Deus meus.*

O THIGHEARNA mo Dhia, anad chuir mi mo dhochas; teasairg mi uathsan tha geur leanmhuin orm, agus saor mi.

2 'N teagal gu 'n sluig e m' anam mar leomhan, agus gu 'n reub se e na bhloideam feadh nach 'eil aon ann gu cobhair.

3 O Thighearna mo Dhia, ma rinn mi a leithid do ni: no ma tha aingeachd sam bith ann am lamha.

4 Ma dh'ioc mi olc dhasan a bhuinn gu cairdeil rium; seadh, shaoir mi a neach tha gun aobhar air bith na namhad dhomh.

5 'N sin dian leanadh mo namhad m' anam, agus glaca e mi, seadh, saltradh e mo bheatha sios gu talamh, agus leagadh e m' onoir san dus.

6 Seas suas, O Thighearna, ann a' d' chorruich, agus tog suas thu fein, air son corruich mo naimhde; eirich suas air mo shon ann sa bhreith a dh'aithn thu fein.

7 Agus mar sin thig tional an t' sluaigh ma 'n cuirt duit; air an sgasa uime sin tog suas thu fein aris.

8 Bheir an Tighearna breith air an t' sluagh; thoir binne dhomhsa, O Thighearn; a reir m'ionracas, agus a reir a neochiontais tha ann am.

9 O thigeadh aingeachd an ain-diadhaidh gu crich; ach stiuir thusa an t'ionracan.

10 Oir dearbhaidh 'n Dia co'thromach; ma fior chrichean agus na hairnean.

11 Thig mo chobhair O Dhia: 'n ti choimhdeas iadsa 'gam bheil cridhe ceart.

12 Is breatheamh co'thrumach Dia, laidir agus foidhidneach;
agus tha Dia air a bhrofnacha gach la.
13 Mur pill duine, liomhaidh e chlaidhe: lub e a bhodha, a-
gus rinn e deas e.
14 Dhumhluich e dha fein innleala bàis; fhonruigh e fhaidh-
de 'naghaidh luchd geur-leanmhuin.
15 Feuch, tha e faoithreacha le h'olc; thorruiche e le bron,
agus rug e aindiagheachd.
16 Threachail agus chladhaich e fuas fiochd; agus tha e
fein air tuiteam fan doruin a rinn e air fon chaich.
17 Oir thig a fhaothair air a cheann fein; agus tuitidh ain-
geachd air a chlaigin fein.
18 Bheir mife buidheachas do'n Tighearn, a reir fhireant-
achd; agus bheir mi mola do dh' ainm an Tighearna às ro
airde.

Salm viii. *Domine, Dominus nofter.*

O Thighearna ar 'n uachdran, cia oirdhearc t' ainm ann fan
t' faoghal uile; thufa a fhuidhich do ghloir os cionn na
neamha!
2 A beul fior naoidheana agus chiochran, dhorduigh thu
neart airfon do naimhde, chum gu'n cuireadh tu naimhde agus
an dioghaltach na 'n toft.
3 Oir bheir mife fanear do neamha, eadhon oibre do mheoir;
a ghealach agus na reulta a rinn thu orducahadh.
4 Ciod e 'n duine, gu'm bheil thu cuimhnicheil air; agus
mac an duine gu m' fiofraicheadh tu e.
5 Rinn thu e na 's ifle na na haingil; g'a chrunadh le gloir
agus onoir.
6 Tha thu g'a dheanamh gu uachdranachd bhi aige air oibre
do lamha; agus chuir thu na h-uile nithe ann an iochdranachd
fo chafan.
7 Uile chaoirich agus dhaimh; feadh, agus ainmidhean na
machrach;
8 Eunlaithe nan fpeur agus iafg a chuan; agus ciod fam bith
a ghluaifeas tre fhlighe a chuan.
9 O Thighearna ar 'n uachdran, cia oirdhearc t' ainm ann
fan t' faogal uile!

## URNUIGH MAIDNE.

Salm ix, *Confitebor tibi.*

BHEIR mi buidheachas dhuit, O Thighearna, le m' uile
chridhe ; labhraidh mi air t' oibre miorbhuileach gu leir:
2 Bithidh mi ait agus ni mi gairdeachas annad ; ſeadh, air
t' ainm ni mi m' òran, O thuſa as ro airde.
3 'M feadh tha mo naimhde air an iomain air ais ; tuitidh
agus ſgrioſar iad a'd' lathair.
4 Oir ſheas thu mo choir, agus mo chuis ; tha thu air do
ſhuidheacha ſan ri-chathir a bheir breith cheart·
5 Chronuich thu na cinnich, agus ſgrios thu na h'aindiadh-
aidh ; chuir thu mach an ainm gu ſaoghal nan ſaoghal.
6 O thus a namhaid, thainig dorainne gu crich bhith bhuan ;
eadhon mar na bailte a rinn thu ſgrios ; tha 'n cuimhneachan
air a leir-ſgrios maille riu.
7 Ach mairidh an Tighearna gu ſiorruidh ; dhumhluich e
fos a chathair airſon breitheanais·
8 Oir bheir e breith air an t' ſaoghal am fireantachd ; agus
frithealaidh e fior bhreitheanas do 'n t-ſluagh.
9 Bithidh 'n Tighearna fos na dhidean do'n mhuintir ata air
am foireigne ; eadhon na thearmunn ann am trioblaid.
10 Agus cuiridh iadſa, aig am bheil eolas air tainm, an doch-
as annad ; oir a Thighearna, cha do dhearmaid thu riamh or-
raſan a dhiarr thu.
11 O molaibh 'n Tighearn, tha chomhnuidh ann an Sion ;
nochdaidh do 'n tſluagh a dheanadas.
12 Oir an nuair a ni e rannſucha air fuil, cuimhnichidh e
iad : agus cha dearmaid e gearan nam bochd.
13 Dean trocair orm, O Thighearna ; beachduich an trio-
blaid tha me ſulang uathaſan, aig am bheil fuath dhomh, thuſa
a thogas ſuas mi o gheataibh a' bhais·
14 Chum gu nochd mi do mholadhſa gu leir an taobh a
ſteach do gheataidh nighean Shion ; ni mi gairdeachas an ad
ſhlainte.
15 Tha na cinnich air dol ſudha ſios ann ſan t' ſlochd a rinn
iad; ann ſa cheart lion a dh'f holuich iad os n' ioſal, tha 'n caſan
an ſas.
16 Tha fios gu 'n cuir an Tighearna 'n gniomh breitheanas ;
tha 'n taindiadhidh air a ribeadh ann an obair a lamha fein.

17 Pillear

17 Tilgear an taingidh a dh' ifrinn ; agus gach uile ſhluagh a dhi-chuimhneacheas Dia.

18 Cha bhi 'm bochd an comhnuidh air a dhearmad ; 's cha teid comhnuidh fhoidneach a neach ata ciuin a mhille gu ſior-ruidh.

19 Eirich a Thighearn, 'sna bitheadh an lamh an uachdar aig duine ; thuga breith air na cinnich ann a' d' ſhealla.

20 Cuir eagal orra, O Thighearn, chum gu 'n aithnich na cinnich nach 'eil iad fein ach na daoine.

Salm x. *Ut quid Domine ?*

C'ARSON tha thu ſeaſamh co fhad as, O Thighearn, agus a folach do ghnuis an am feumail na trioblaid.

2 Airſon an-mhiann fein tha n' taindiadhaidh geur-leanmhuin nam bochd ; bitheadh iad air an glaca ſan innleachd ſheolta a dhealbh iad fein.

3 Oir rinn an taindiadhaidh uaill a miann a chridhe fein ; agus labhraidh e gu maith umpaſa tha ſanntach muintir is grain le Dia.

4 Tha 'n taindiadhaidh co dairbh, 's nach 'eil urram aige do Dia ; ni mo tha Dia na uile ſmuainte.

5 Tha ſhlighibh an comhnuidh doileaſach ; tha do bhreith-eanais fada ſuas as a ſhealla, agus uime ſin tha e toirt dubhlann a naimhde gu leir.

6 Oir thuirt e na chridhe, hu ! cha tilgear ſios mi chaoidh ; 's cha 'n eirich dochan dhomh.

7 Tha bheul lan do mhallucha, do cheilg, agus do dh' fheall ; fo theangaidh tha ain-diadhachd agus diamhanas.

8 Tha e luidhe os-nioſal ann an oiſine mearlaidh nan ſraid-ean ; agus tha e gu diamhair ann a uaghe oſ-nioſal a murta a neochiontaich, tha ſhuile ſuichte an aghaidh nam bochd.

9 Oir tha e luidhe am feithe gu huaigneach, eadhon mar leomhan tha e luidhe ann a uaghe ; chum gu'n eignich e 'mbochd.

10 Tha e 'g eigneach nam bochd ; 'nuair a gheibh e iad na lion.

11 Tuitidh e ſios agus iſlichich e e fein ; chum gu 'n tuit coi'thional nam bochd ann lamha a cheannardan.

12 Thuirt e na chridhe, hu! dhichuimhnich Dia; dh'fholuich e air falbh aghaidh, agus cha 'n fhaic e chaoidh e.

13 Eirich, O Thighearna Dhia, agus tog ſuas do lamh ; na dearmaid am bochd.

14 C'arſon a bheireadh an taingidh toibheum do Dhia ; 'm

feadh a deir e na chridhe, hu ! Dhia, cha 'n 'eil curam agad dheth.

15 'S cinnteach gu 'm fac thu e : oir chi thu ain-diadheachd agus do-choir.

16 Chum gu 'n gabh thu chuis ann a'd' laimh ; bheir am bochd e fein thairis duit, oir 's tu fear cuidich an neach gu 'n charaid.

17 Bris thuſa cumhachd an ain-diadhaidh agus a mhi-run-aich ; thoir air falbh ain-diadheachdſa, agus cha 'n f haith thu haon.

18 'S e 'n Tighearn is Righ gu ſaoghal nan ſaoghal ; agus tha na cinnich air an leir-ſgrios as an tir.

19 Thighearna, chual thu iarrtas nan bochd ; tha thu g' ul-lacha an cridhe, agus ciſdidh do chluas ris.

20 A chuideacha an dileachdain agus nan truaghan gu 'n choir; chum 's nach bi duine an talmhain ni ſmo air arducha nan aghaidh.

Salm xi. *In Domino confido.*

ANN ſan Tighearn tha mi cuir mo dhochais ; cia mar their ſibh ma ſeadh ri m' anam, gum bu choir dhi teiche mar eun chum an t' ſleibh ?

2 Oir feuch, tha n' tain-diadhaidh a luba am bodha, agus a gleuſa an ſaighde 'n taobh a ſteach do 'n bhalg ; chum gu 'n tilg iad os-nioſal orraſan aig am bheil cridhe ſior.

3 Oir bithidh na bunaite air an tilge ſios ; agus ciod a rinn am firean ?

4 Tha 'n Tighearn na theampull naomha ; tha righ-chathair an Tighearn air neamh.

5 Tha ſhuile a beachducha air a bhochd ; agus feuchaidh a roſga clann nan daoine.

6 Is taitneach do 'n Tighearn am firean ; ach s' fuathach le a-nam an tain-diadhaidh, agus an neach tha gabhail tlachd an aingeachd.

7 Air an ain-diadhaidh doirtidh e, paintere, teine agus pro-naſc, ſtoirm agus doinean ; 's e ſo an cuibhrinn ra ol.

8 Oir 's ionmhuin leis an Tighearn cho'thromoch an f hi-reantachd ; agus beachdaichidh a ghnuis an ni 'ta ceart.

## URNUIGH FEASGAIR.

Salm xii. *Salvum me fac.*

CUIDICH mi, Thighearna, oir cha d' fhaga aon duine diadhaidh; oir tha na firinich air teireachduin a measg clann nan daoine.

2 Tha iad a labhairt diamhanas gach aon r'a choimhearsnach; cha 'n 'eil iad ach ri miodal le 'n bilibh, agus cealgach na n' cridhe dubailt.

3 Spionaidh 'n Tighearn amach uile bhilibh na ceilg; agus an teangadh labhras nithe uaibhreach

4 A thuirt, le 'r teanga' bheir finn buaidh; 'finne a mhuintir bu chor a radh, co 's Tighearn thairis oirn?

5 'Noife airfon trioblaid neo-fholafach an fheumaich; agus air fga ofnaich dhomhain nam bochd;

6 Eiridh mi fuas, arfa 'n Tighearn; agus ni mi cobhair air gach aon o neach tha 'g ata na aghaidh, agus bheir mi fois dha.

7 'S briathra fior-ghlan briathra an Tighearn; eadhon mar an t or, tha air a dhearbha an talamh, agus air a ghlanadh feachd uaire ann an teine.

8 Coimhididh tu iad, O Thighearn; gleidhidh tu e on line fo gu fioruidh.

9 Tha 'n taingidh gluafachd air gach taobh; nuair tha iad air an arducha tha clann nan daoine air an cuir gu achmhafan.

Salm xiii. *Ufque quo Domine?*

CIA fad a dhi-chuinicheas tu mi, O Thighearn, 'n ann gu fiorruidh; cia fhad a dh' fholaicheas tu do ghnuais uam?

2 Cia fhad a dhiarrais mi comhairl am anam, agus a bhitheas mi craiteach le imcheift am chridhe; cia fhad a bheir mo naimhde buaidh thairis orm?

3 Thoir fainear agus cluinn mi O Thighearna mo Dhia; foillfich mo fhuile chum nach caidil mi ann fa bhas:

4 'N teagal gu 'n abair mo namhaid, bhuadhaich mi na aghaidh; oir ma thilgear fios mi, ni iadfan tha cuir trioblaid orm gairdeachas ris.

5 Ach tha mo dhochas ann a'd' threcair; agus tha mo chridhe aobhneach ann a'd' fhlainte

6 Seinnidh me mu 'n Tighearna chean gun do bhuin e cho gradhach

gradhach rium; feadh, molaidh mi ainm an Tighearna s' ro airde.

Salm xiv *Dixit insipiens.*

THUIRT an t'amadan na chridhe; cha 'n 'eil Dia ann.
2 Tha iad truaillidh, agus air fas uamhara na n' oibre; cha 'n 'eil a haon a deanamh maith, cha 'n 'eil a haon.

3 Dh' amhairc an Tighearn fios o neamha air chloinn nan daoine: dh fhaicin 'n raibh neach air bith a thuige, 'sa dhiarradh an deidh Dhia.

4 Ach tha iad uile air dol as an t'fhlighe, tha iad gu leir air fas uamhara; cha 'n 'eil a haon a ni maith, cha 'n 'eil a haon.

5 'S uaigh fhosgailte an fgornach; mheall iad le 'n teanga; tha nimh na nathraichin fo 'm bilibh.

6 Tha 'm beul lan do mhallucha agus do fhearbhachd; tha 'n cafan luath gu fuil a dhorta.

7 Tha doghrain agus mi-fhonas na 'n flighe, 's cha n aithne dhoibh flighe na fith; cha 'n 'eil eagal De roimh an fuile.

8 Nach 'eil eolas aca, gu 'm bheil iad uile na 'n leithide fin do luchd deanamh 'n uilc; ag ithe fuas mo fhluaidh mar gu 'm b' aran iad, agus gun ghairm air an Tighearn?

9 'N fin thugadh ann an eagal mor iad, eadhon far nach robh eagal: oir tha Dia ann an ginealach an fhirean.

10 Air 'urfonfa, rinn fibh maga air comhairle 'n duine bhochd; cheann gu 'm bheil e cuir a dhochais ann fan Tighearna.

11 Co bheir flainte do Ifrael a Sion? 'nuair a thiondas an Tighearn air ais bruid a fhluaidh, 'n fin ni Iacob gairdeachas, agus bithidh Ifrael ait.

---

## URNUIGH MHAIDNE.

Latha iii.

Salm xv. *Domine, quis habitabit?*

THighearna, co ni comhnuidh ann a'd' phallein; na co ghabhas tamh air do thulaich naomha?

2 Eadhon a neach a chaitheas a beatha gu neo-thruaillidh; agus a ni an ni tha ceart, agus a labhras an fhirinn o chridhe.

3 A

3 A neach nach do chleachd ceilg na theangaidh, 's nach d' rinn olc d'a choimhearſnach; agus nach tug toibheum do choimhearſnach.

4 A neach nach dealbh leis fein, ach tha iofal na ſhuil fein; agus aig am bheil meas orraſan air am bheil eagal an Tighearn.

5 A neach a mhionaicheas do choimhearſnach, agus nach meall air; ge'd' chuireadh e e fein a dhe-laimh.

6 A neach nach tug ſeachad airgid air ocar; 's nach do ghabh duais an aghaidh an neo-chiontaich.

7 Co air bith a ni na nithe ſin; cha tuit e chaoidh.

## Salm xvi. *Conſerva me, Domine.*

COimhid miſe, O Dhe; oir anad chuir mi mo dhochas.

2 Thuirt thu ris an Tighearn, o m' anam: 's tu mo Dhia, tha mo mhaoin mar neo-ni dhuitſe.

3 Tha mo thlachd uile ann ſna naoimh tha air thalamh; agus a mheud ſa bheir barachd an ſubhailc.

4 Ach a mhuintir a ruidheas an deidh De eile; bithidh aca trioblaid mhor.

5 'N tabhartais dhithe do fhuil cha tairg miſe; ni mo ni mi luaidh air an ainme am bhilibh.

6 Se 'n Tighearna fein cuibhrinn m' oighreachd, agus mo chupain; ſeaſaidh tu mo chrannachar.

7 Tha 'n crannachar air tuiteam dhomhſa am fonn maiſeach; ſeadh tha oighreachd bhreagh agam.

8 Bheir mi taing do 'n Tighearna airſon rabha thoirt domh; tha m' airne g'am ſmachducha 'n am na hoiche mar 'n ceudna.

9 Chuir mi Dia a ghna romham; oir tha e air mo laimh dheas, uime ſin cha tuit mi.

10 Uime ſin bha mo chridh ait, agus rinn mo ghloir gairdeachas; ni m' fheoil mar an ceudna tamh an dochas.

11 Oir ciod uime? cha 'n fhag thu m' anam an ifrinn; ni mo cheaduicheas tu do d' aon naomh truailleachd fhaicin.

12 Nochdaidh tu dhomh ſlighe na beatha, an a' d' lathair tha iomlaine aoibhneis; agus aig do laimh dheas tha ſolas a chaoidh.

## Salm xvii. *Exaudi, Domine.*

CLUINN a choir, O Thighearn, thoir fanear mo ghearain; agus eiſd ri m' urnuidh, nach 'eil dol a mach a bilibh fealltach.

2 Thige

2 Thige mo bhreith amach o t' f hianais; agus amhairce do fhuile air a ni tha co-thromach.

3 Dhearbh agus dh' f hiosruich thu mo chridhe, 'nam na h-oiche; dh' f heuch thu mi, agus cha 'n f haith thu aingeachd ann am; oir tha mi cuir romham gu tur nach toir mo bheul cilbheum.

4 Airson oibre dhaoine th'air an deanamh an aghaidh briathra do bhilibh; ghleidh mi mi fein o fhlighe a mhiltf hear.

5 O cum thusa suas mo ghluasachd ann a'd' cheumna; chum nach fleamhnuich mo chas-cheuma.

6 Ghair mi ort, O Dhia, oir cluinnidh tu mi; crom do chluas rium, agus eisd ri m' bhriathra.

7 Nochd do chaoineas gradhach iongantach, thusa is flanuidhear dhoibhse a chuireas an earbsa annad; O mheud sa chuireas an aghaidh do laimh dheas.

8 Gleidh mise mar chloich ful; foluich mi fo dhubhar do sgiatha.

9 O'n ain-diadhaidh tha cuir trioblaid orm; tha mo naimhde 'g iatha ma 'n cuairt domh, a thoirt air falbh m' anama.

10 Tha iad druidte fteach nan faill fein; agus tha 'm beul a labhairt nithe uaibhreach.

11 Tha iad a feall-f heithe ann ar fighe air na huile taobh; a tionda 'n fuile fios ris an talamh.

12 Cosmhuil ri leomhan tha gionach gu chobhartaich; agus mar gu 'm be cuilein leomhain crubadh ann an ionadaibh diamhair.

13 Eirich, a Thighearn, dean a mheala, agus tilg fios e; saor m' anam o'n ain-diadhaidh, tha mar do chlaidhe fa.

14 O dhaoine do laimhe, O Thighearn, O na daoine, tha mi 'g radh, agus on droch fhaoghal; aig am bheil an cuibhrinn fa bheatha fo, muintir tha thu lionadh am bronn le d' ionmhas foluichte.

15 Tha clann aca a reir a miann, agus tha iad ag fagail fuidheal a maoin d a 'n leanbaibh.

16 Ach air mo fhonsa, beachdaich mi air do lathaireachd ann am fireanteachd; agus 'n uair mhosglas mi fuas 'n deidh do choslais, bithidh mi rearuichte leis.

URNUIGH

## URNUIDH FEASGAIR.

Salm xviii. *Diligam te, Domine.*

GRadhuichidh mi thu O Thighearna mo neart, se 'n Tighearna mo chairaig chloiche, agus mo dhaingneach; mo Shlanuif hear, mo Dhia agus mo threife, ann san cuiream mi mo dhochas, mo thairgid, adhairc mo shlainte fos, agus mo thearmunn,

2 Gairidh mi air an Tighearn 'n ti is fiu moladh f haotain; mar fin bithi mi tearuinte o'm naimhde.

3 Dhiath broinn a bhais um am; agus chuir na hain-diadheachd eagal orm.

4 Thainig pianta Ifrion ma 'n cuairt domh; agus rug eang aich e bhais orm.

5 Ann mo thrioblaid gairidh mi air an Tighearna; agus ni mi gearan ri m' Dhia.

6 Mar fin cluinnidh e mo ghuth as a theampul naomha, agus thig mo ghearan na lathair, theid e eadhoin a steach na chluasa.

7 Chriothnaich agus chrith an talamh; chra fior bhunaite na 'n cnoc fos, agus dh' athruicheadh iad, cheann gu 'n rabh fearg air.

8 Chaidh deatach amach na lathair; agus teine claoiteach as a bheul, ionnas gun lasadh eibhle leis.

9 Lub e na neamha fos, agus thainig e fios; agus bha e dorcha fo chasa.

10 Mharcaich e air no Ceriobe, agus rinn e itealaich; thainig e 'g itealaich, air sgiatha na gaoithe.

11 Rinn e ionad diamhair do 'n dorchadas; a phailluin ma 'n cuairt d'a le uisge dorcha, agus neoil thiugh ga choducha.

12 Aig dealradh a laith'reachd dhathruiche a neoil; clachameallain, agus eibhle teine.

13 Chuir 'n Tighearna mar 'n ceudna amach a neamha, agus thug 'n ti 's airde uaithe a thairneanach; clacha-meallana agus eibhle teine.

14 Chuir e mach a shaighde, agus sgaoil e iad; thilg e mach dealanach, agus sgriofadh iad.

15 Chunncas na sruthain uisge; agus bha bunaite an domhain air an leaga ris le d' achdmhasan, O Thighearna le seide anail do dhiumadh,

16 Cuiridh e nuas o' ionad arda gu mife ghabhail; agus bheir
e mi mach a uifge lionmhar.

17 Saoraidh e mi o'm namhad is treife, agus uathafa tha toirt
fuath dhomh; oir tha iad ro threin air mo fhon.

18 Chuir iad romham ann an la mo-thrioblaid; ach be 'n
Tighearn b' fhear cumail fuas domh.

19 Thug e mach mi fos gu aite fuafgailt, thug e mach mi,
eadhoin a cheann gu 'n robh deadh-ghean aige dhomh.

20 Bheir an Tighearna duais dhomh areir mo dheanadas
chothromach; areir glainid mo lamh bheir e dioladh dhomh.

21 Cheann gun ghleidh mi flighibh an Tighearna; agus
nach do threig mi mo Dhia, mar a ni 'n taingidh.

22 Oir tha fuil agam r'a reachda gu leir; agus cha tilg mi
uam aitheanta.

23 Bha mi fos neo-thruaillidh na fhianuis; agus dh'fhuath-
aich mi m' aingeachd fein.

24 Uime fin bheir an Tighearna duais domh areir mo dhean-
adas cothrumach; agus areir glaine mo lamh an fealla a fhul.

25 Ris an neach tha naomha bithidh tu naomha; agus ris 'n
duine fhoirfe bithidh tu foirfe.

26 Ris an neach tha glan, bithidh tu glan; agus ris a neach
tha daoirbh, foghlumidh tu bhi daoirbh.

27 Oir fabhalaidh tu 'n fluagh tha 'n teinn; agus bheir thu
fios fealla an uaibhrich.

28 Lafaidh tu mo choinneal; agus bheir an Tighearna
mo Dhia mo dhorchadas gu foillfe.

29 Oir annad cuiream bun ofcionn armailte dhaoine; agus
le cuideacha mo Dhia bheir mi mo leum thar a bhalla.

30 'Slighe neo-thruaillidh flighe Dhe; tha guth an Tigh-
earna fos air a dhearbha ann fan teine; fe 's fear dionaidh
dhoibhfin uile a dhearbas ris.

31 Oir co is Dia ach an Tighearna; no co aig am bheil
neart fam bith, ach ar Dia?

32 Se Dia a chriosras mi le neart cogaidh; agus a ni mo
fhlighe foirfe.

33 Ni e mo chafan mar chafan feidh; agus cuiridh e mi
fuas gu h'arda.

34 Teagaifgidh e mo lamhan gu cath; agus brifidh mo
ghairdeaine eadhon bodha flailin.

35 Thug thu dhomh dionadh do fhlainte; cumaidh do
lamh dheas fos fuas mi; agus ni t'achdmhafan gradhach mife
mor.

36 Ni thu rum gu leoir fo'm gu imeachd ; chum nach ſleamhnuich mo chas cheuma.

37 Leanaidh mi mo naimhde, agus glacaidh mi iad ; ni mo philleas mi air ais, gus an ſgrios mi iad.

38 Buailidh mi iad, gus nach urra iad ſeaſamh ; ach tuiteam fo 'm chaſan.

39 Chrioſlaich thu mi le neart chum a chatha ; tilgidh tu ſios mo naimhde fo'm.

40 Thug thu fos air mo naimhde an cul a thionda rium ; agus ſgrioſaidh mi iadſan aig am bheil fuath dhomh.

41 Glaodhidh iad, ach cha bhi aon ann a ni cobhair orra ; ſeadh, glaodhidh iad eadhoin ris an Tighearn, ach cha chluinn e iad.

42 Buailidh mi iad cha mion ris an duſlach roimh 'n ghaoith ; tilgidh mi mach iad mar chriadh air na ſraidean.

43 Saoraidh tu mi o ſtri an t' ſluaigh ; agus ni tu ceann nan cinneach dhiam.

44 Ni ſluagh air nach 'eil eolas agam ; ſeirbheis domh.

45 Cho luath ſa chluinneas iad umam, geillidh iad dhomh ; ach ni chlann choimheach miodal rium.

46 Failnichidh chlann choimheach ; agus bithidh geilt orra as am prioſanna.

47 'S beo an Tighearna, agus beannuichte gu 'n raibh m' fhear cuidich laidir ; agus gu'n robh Dia mo ſhlainte air a mholadh.

48 Eadhoin an Dia chi gu 'n diolair mi ; agus a cheannſuicheas an ſluagh dhomh.

49 'S eiſean a dh'fhuaſglas mi om naimhde ain-iochdmhor, agus a chuireas ſuas mi oſcion m'eaſcairde ; fuaſglaidh tu mi on duine aingidh.

50 Air an aobhar ſo bheir mi cliu dhuit, O Thighearn, 'measg na n' cinneach ; agus ſeinnidh mi moladh do t'ainm.

51 Mor ſhoirbheas bheir e do righ ; agus nochdaidh a chaoimhneas graidh d'a ungach fein Daibhi, agus da ſhliochd gu brath.

## URNUIGH MHAIDNE.

Latha iv.

Salm xix. *Cœli enarrant.*

THA na neamha cuir an ccill gloir Dhe ; agus na ſpeura nochda obair a lamha.

2 Tha aon latha g' innſe do latha eile; agus oiche a dearbha do dhoich eile.

3 Cha'n 'eil cainnt na comhradh ; ach cluinntear an gun thana na meaſg.

4 Chaidh 'n toirm amach da gach uile thir ; agus am briathra gu criocha an t' ſaoghail.

5 Annta ſhuidhich e pailluin do 'n ghrein ; thig mar fhear nuadh poſta mach o ſheomar, agus ni gairdeachas mar fhuamh-fhear a ruidh a churſa.

6 Tha e dol amach o iomal na neamha, agus a ruidh ma 'n cuairt gu chrich aris ; agus cha 'n fholaichear ni o theas.

7 'S lagh gun truaille lagh an Tighearn, 'g iompucha an anma ; tha teiſteas an Tighearna cinnteach, agus a toirt gliocas don t' ſimplidh.

8 Tha reachda an Tighearna ceart, agus a deanamh a chridhe aoibhneach ; tha aitheanta an Tighearna fior-ghlan, agus a toirt ſolus do na ſuile.

9 Tha eagal an Tighearna glan, agus mairidh e gu fior-ruidh ; tha breitheanais an Tighearna fior, agus cothrumach gu hiomlan.

10 'S fearr ri 'n iarruidh iad nan t'or, ſeadh na moran a dh' or fiorghlan ; na 's milſe fos na mhil, agus a chir mheala.

11 Os-bar, ann 'ta tha do ſheirbheiſeach air a theagaſg, agus ann an coimhead tha duais mhor.

12 Co dh'fheudas innſeadh cia tric a bheir e oilbheum ; O glan thuſa mi o'm chionta dhiamhair.

13 Coimhead do ſheirbheiſeach fos o pheacaibh andana, 'm teagal gh 'm faith iad n' Tighearnas thairis orm ; mar ſin bithidh mi neo-thruaillidh, agus neo-chiontach o 'n oilbheum mhor.

14 Bithe

14 Bithidh briathra mo bheul, agus ſmuainte mo chridhe; a
ghna taitneach ann a'd' ſhealla.
15 O Thighearna mo neart agus m' fhear-ſaoruidh.

Salm xx. *Exaudiat te, Dominus.*

GU 'n cluinn an Tighearn thu ann la do thrioblaid; gu 'n
deanadh ainm Dhe Iacob do dhionadh.
2 Gu 'n cuireadh e cobhair a t'ionnſuidh on t'ſanctuaridh;
agus gu neartuiche e thu a Sion.
3 Gu'n cuimhnich e t'uile thabhartais; agus gu'n gabh e t'
iobairt loiſgte.
4 Gu'n deonuich e dhuit miann do chridh; agus gu'n coilion
e t'uile intinn.
5 Ni ſinn gairdeachas ann a' d' ſhlainte, agus gaire buagha
ann an 'n ainm an Tighearna ar Dia; gu'n co'liandh an Tigh-
earna t' iarrtais gu leir.
6 Noiſe tha fios agam, gu'm bheil an Tighearn a cuideachadh
ungaiche fein, agus gu 'n eiſdidh e ris o fhlaitheas naomha;
eadhoin le neart fallain a laimhe deis.
7 Tha cuid a cuir an earbſa ann an carbadaibh, agus cuid
ann an eich; ach cuimhnichidh ſinn ainm 'n Tighearna 'ar Dia.
8 Tha iad air an toirt ſios, agus air tuiteam; ach tha ſinn
air eiridh, agus 'nar ſeaſamh direach.
9 A Thighearna, teaſuirg, agus cluinn ſinn, O Righ neamha;
'nuair a ghairmis ſinn ort.

Salm xxi. *Domine, in virtute tua.*

NI 'n righ gairdeachas ann a'd' neart, O Thighearna; ana-
barach ait bithidh e ann a'd' ſhlainte.
2 Thug thu dha miann a chridhe; 's cha d' aicheadh thu
dha athchuinge a bhilibh.
3 Oir bheir thu coineamh dha le beannuchduibh maitheis;
agus cuiridh tu crun a dh' or fior ghlan air a cheann.
4 Dhiarr e beatha ort, agus thug thu dha beatha fhada;
eadhoin gu brath.
5 Tha a onoir mor ann a'd' ſhlainte; gloir agus urram mor
leagaidh tu air.
6 Oir bheir thu dha ſonas ſiorruidh; agus ni thu e ait le
aoibhneas do ghnuiſe.
7 Agus c'arſon? cheann gu bheil an righ a cuir a dhochais
ſan Tighearn; agus ann an trocair an ti 's ro airde cha bhi e air
a mhealladh.

8 Motheichidh

8 Moithichidh do naimhde gu ieir do lamh; gheibh do lamh dheis amach a mhuintir aig am bheil ſuath dhuit.

9 Ni thu iad mar amhuinn theintich an am do chorruich; ſgrioſidh 'n Tighearn iad ann a dhiumadh, agus caithidh an teine iad.

10 Spionaidh tu an toradh as an talamh; agus an ſliochd a meaſg clann nan daoine.

11 Oir ſhonruich iad olc a t aghaidh; agus ſmaoinich iad a leithid a dhinnleachd 'ſ 'nàch b' urra iad a choilionadh.

12 Uime ſin cuiridh tu gu teiche iad; agus ni thu ſreanga do bhodha deas an aghaidh an gnuiſe.

13 Bi thus' air t' arducha, a Thighearn, ann a'd' neart fein; mar ſin ni ſinne ceol, agus molidh ſinn do chumhachd.

## URNUIGH FEASGAIR.

Salm xxii. *Deus, Deus meus.*

MO Dhia, mo Dhia, ſeall orm, c'arſon a threig thu mi; agus tha thu co-fhada o'm ſhlainte, agus o bhriathra mo ghearain.

2 O mo Dhia, tha mi g'eidheach ann am an la, ach cha 'n'eil thu cluinntin; agus ann am na h'oiche fos cha 'n 'eil mi gabhail fois.

3 Agus tha thu buanacha naomha; O thuſa uaill Iſrail.

4 Chuir ar 'n aithriche an dochas anad; dhearb iad anad, agus ſhaor thu iad.

5 Ghair iad ort, agus chuidicheadh iad; chuir iad an muinghin annad, agus cha do chuireadh gu namhladh iad.

6 Ach air mo ſhonſa 's cniumh mi, agus cha duine; ſior chuis m' agaidh dhaoine, agus iomal an t ſluaidh.

7 Tha iadſa uile a chi mi, deanamh gaire ſaniod rium, tha iad ſeide am pluic, agus a crathadh an cinn, aig radh,

8 Chuir e dhochas an Dia, gu 'n deanadh e a ſhaora; deanadh e a ſhaoradh, ma ghabhas e e.

9 Ach ſtuſa an ti thug miſe a broinn mo mhathar; bu tu mo dhochus nuair bha mi n' crochadh air broileach mo mhathair.

10 Dh' fhaga mi ortſa o'n a rugadh mi; 's tu mo Dhia eadhoin o bhroinn mo mhath'r.

11 O na imich uam, oir tha trioblaid dlu theann air an laimh; agus cha 'n 'eil a haon a ni cobhair orm

12 Tha

12 Tha daimh air iadhadh orm gu lionmhar; tha tairbh
ramhar bhaſang am chuartucha air gach taobh.
13 Tha iad a toirt ſithe orm le 'n beoil; mar gu'n bith e
leomhan leumnuich agus buirigh.
14 Tha mi air mo dhorta mach mar uiſge, agus tha mo
chnamha uile as na huilt; tha mo chridhe fos a meadhon mo
chuirp, eadhoin mar cheir a leagha.
15 Tha mo neart air tiormacha mar ſhoitheach creadha, a-
gus mo theanga air leantain ri m' chaireana; agus bheir thu mi
gu h'uir a bhais.
16 Oir tha moran mhadaidh air teachd ma 'n cuairt domh;
agus tha coimhairle na 'n aingidh air leige ſeiſde am aghaidh.
17 Lot iad mo lamhan agus mo chaſan, feudaidh mi mo
chnamhain uile aireamh; tha iad a ſeaſamh geur bheachducha
agus a ſealltuin orm.
18 Tha iad a roinn m'eudaich na meaſg; agus a tilge croinn
air mo bhrat.
19 Ach na bi thuſa fad uam, O Thighearna; s'tu mo chomh-
nadh, dean thuſa deiſir gum chobhair.
20 Saor m' anam on chlaidhe; m'aon ghraidh o chumhachd
a mhadruibh.
21 Teaſairg mi o bheul an leomhain; chual thu mi fos o
mheaſg adhaircean nan aon-adhairceach.
22 Cuiridh mi tainm an ceill do'm bhraithre; ann a mea-
dhon a choithionail molaidh mi thu.
23 Molaidh an Tighearn, ſibhſe air am bheil eagal; arduich-
eadh e, ſibhſe uile a ſhiol Jacob, agus bitheadh eagal oirbh
roimhe; ſibhs' uile ſhiol Iſraeil.
24 Oir cha do ghabh e grain 's cha d' rinn e tair air ſtàid
ioſal nam bochd; cha dh' fholuich e ghnuis uaithe, ach nuair
a ghair e air chual e e.
25 Tha mo mholadh ort ann ſa choithional mhor; iocadh mi
mo mhoidean ann an ſealla na muintir air am bheil eagal
roimhe.
26 Ithidh am bochd, agus bithidh e ſaitheach; an mhuintir ta
g' iarruidh 'n deidh an Tighearn molaidh iad e; bithidh 'ur
cridhe beo gu brath.
27 Cuimhnichidh uile chriochaidh an domhan iad fein, agus
pillidh iad ris an Tighearn; agus ni uile chairde adhradh na
lathair.
28 Oir ſleis an Tighearn an righeachd agus; ſe 'n t'uachdran
a meaſg na ſluagh e.

29 Na h'uile a tha reamhar air thalamh; dhith, agus rinn
iad adhradh.
30 Iadſa uile theid ſios dòn duſlach, ſleuchduidh iad na la-
thair; agus cha do bheothaich duin' air bith an am fein.
31 Ni mo ſhliochd ſeirbheis da; bithidh iad air a meas d'on
Tighearn mar linne.
32 Thig iad, agus cuiridh na neamha n' ceill f hireantachd;
do ſhluagh a bhitheas air am breith, dream a rinn an Tighearna.

Salm xxiii. *Dominus regit me.*

SE n Tighearn mo bhuachaill: uime ſin cha'n f heud uir-
eaſbhuidh ni ſam bith bhi orm.
2 Beathichidh e mi ann an cluainibh ghlais: agus treoirich-
idh e mi amach ri taobh uiſgeachan an t' ſolais.
3 Impiochidh e m'anam: agus bheir e mach mi ann an ceum-
na na ſireantachd air ſga' ainm fein.
4 Seadh, ge d' ghluais mi tre ghleann ſgaile a bhais, cha
bhi eagal orm roimh olc: oir tha thu maille rium, tha do lorg
agus do ſhlat toirt ſolais domh.
5 Ulluichidh tu bord dhomh mu choineamh an dream tha
cuir trioblaid orm: dh'ung thu mo cheann le h'ola, agus bithidh
mo chopan lan.
6 Ach leanuidh do chaoimhneas gradhach agus do throcair
mi re uile lathaibh mo bheatha; agus gabhaidh mi comhnuidh
ann an tigh an Tighearna gu ſiorruidh.

---

## URNUIGH MHAIDNE.

Latha v.

Salm xxiv. *Domini eſt terra.*

SLEIS an Tighearn an talamh, agus na huile ata ann; cuairt
an t' ſaoghail, agus iadsan uille tha chomhnuidh ann.
2 Oir ſteidhich e air na cuantibh e; agus dh'umhluich e air
na tuilte e.
3 Co theid ſuas gu tulaich an Tighearna; no co dheireas
ſuas ann a ionad naomha.

Iodhcin

4 Eadhon eifin aig am bheil lamhan glan, agus cridhe fior-ghlan; agus nach do thog fuas intinn gu diomhanas, 's nach do mhionnuich gu choimhearfnach a mhealla.

5 Gheibh e 'm beannucha on Tighearna; agus fireantachd o Dhia a fhlainte.

6 Si fo linne na muintir ata ga iarruidh; eadhon iadfan tha 'g, iarruidh t'aghaidh, O Iacob.

7 Togaibh fuas 'ur cinn, o fibhs a gheatabh, agus bithibh togta fuas, fibhfe dhorfa fiorruidh; agus thig Righ na gloire a ftigh.

8 Co e Righ na gloire; 'fe 'n Tighearna laidir agus trein, eadhon an Tighearna trein, ann an cath.

9 Togaibh fuas ur cinn, O fibhfe gheataibh, agus bithibh togta fuas, fibhfe dhorfa fiorruidh; agus thig righ na gloire a ftigh.

10 Co e righ na gloire; eadhon Tighearna nan flogh, 'feifin righ na gloire.

Salm XXV. *Ad te, Domine, levavi.*

RIUTSA, O Thighearn, a thogas mi fuas m'anam, mo Dhia, chuir me, mo dhochas annad; o na bitheam fo amhla, ni mo bheir mo naimhde buaidh tharum.

2 Oir iadfa uile chuireas an dochas annad 'cha chuirear naire orra; ach a mhead fa ni eiceart gun chean fath, cuirear gu rudha, gruaidh iad.

3 Nochd dhomh do fhlighibh, O Thighearn; agus teagaifg dhomh do cheumna.

4 Treoruich mi amach ann a t' fhirin, agus dean mife fhoghlum; oir s'tu Dia mo fhlainte; annad bha mo dhochas re fad an latha.

5 Gairm gu cuimhne, O Thighearn do throcaire caomh; agus do chaomhnafa gradhach, bha ann riamh o fhean.

6 O na cuimhnich peacan agus oilbheam m'oige; ach a reir do throcair cuimhnich orm, O Thighearn, airfon do mhaitheis.

7 'S grafmhor agus is cothrumach an Tighearn; uime fin teagaifidh e peacaire ann fan tflighe.

8 Treoruichidh e mhuintir tha ciuin ann am breitheanas; agus a mhead fa tha foirbh, dhoibhfe teagaifgidh e a fhlighe.

9 S'trocair agus firinn uile cheuma an Tighearn; da mhead fo choimhdeas an chumhnant, agus a theiftèas.

10 Air fga' t'ainme, O Thighearn; bi trocaireach do m' pheaca oir 's mor e.

11 Ciod e 'n duine air am bheil eagal an Tighearn; eisin ni e
theagaisg ann san tslighe a roghnuicheas e
12 Gabhaidh anam comhnuidh am fois; oighirichidh a
shliochd air an tir,
13 Tha diamhaireachd an Tighearn a measg na muintir air
am bheil eagal; agus nochduidh e dhoibh a chumhnant.
14 Tha mo shuilean a ghna ag amharc ris an Tighearn; oir
spionaidh e mo chasan as an lion.
15 Pill thusa rium, agus dean trocair orm; oir tha mi fasail
agus ann an truaigh.
16 Tha broin mo chridhe air dol am farsuingeachd; O thoir
mise, as mo thrioblaid.
17 Seall air mo theinn agus air mo thruaigh; agus maith
dhomh mo pheaca gu leir.
18 Thoir fanear mo naimhde cia lionmhar iad; agus tha
fuath an-tighearnail aca am aghaidh.
19 O coimhead m'anam, agus saor mi; na bitheam fo amhla,
oir chuir mi mo mhuingin annad.
20 Feitheamh gnathacha fhoirfe agus ionraic orm; oir bha
mo dhochas annad.
21 Saor Israel, O Dhe; as a thrioblaid gu leir.

Salm xxvi. *Judica me, Domine.*

BITH thus a'd' bhreitheamh dhomh, O Thighearn, oir ghluais
mi gu neo-chiontach; bha m'earbsa mar an ceudna ann
san Tighearna, uime sin cha tuit mi.
2 Ceasnuich mi, O Thighearn, agus dearbh mi; feuch amach
m airne agus mo chridhe.
3 Oir tha do chaomhneas gradhach a ghna roimh mo shuile,
agus gluaisidh mi ann 'ad 'fhirin.
4 Cha do ghabh mi comhnuidh le pearsaibh diamhain; ni mo
bhitheas comunn agam ri muintir chealgach.
5 Thug mi fuath do choi-tnional nan aingidh; s' cha suidh
mi measg nan ain-diadhaidh.
6 Ionnlaididh mi mo lamha an neo-chiontas, O Thighearna;
agus mar sin theid mi chum t'altaire.
7 Chum gu nochd mi toirm breith-bhuidheachais; agus gu
n' aithris mi t'uil' oibre iongantach.
8 A Thighearna, ghradhaich mi ionad comhnuidh do thighe;
agus an t'aite ann am bheil, t'onair a gabhail comhnuidh.
9 O na druid suas m'anam maille ri peacaire; no mo' bheatha
leosan air am bheil iota gu fuil;

10 Dream

10 Dream aig am bheil aingeach'd na 'n laimh ; agus an lamh dheas lan thiolaca.

11 Ach air mo ſhonſa ; gluaiſidh mi gu neo-chiontach ; O ſaor mi, agus bi trocaireach dhomh.

12 Tha mo chas na ſeaſamh ceart ; molaidh mi 'n' Tighearn ann s na cothionalibh.

## URNUIGH FHEASGAIR.

Salm xxvii. *Dominus illuminatio.*

SE 'n Tighearna ma ſholus, agus mo ſhlainte ; co as ma ſeadh bhitheadh eagal orm ; s 'n Tighearna neart mo bheatha ; co as ma ſeadth a bhitheadh ogluichd orm ?

2 'Nuair thainig orm an taingidh, eadhon mo naimhde, agus m'eaſcairde dhithe m'f heola ; thuiſle, agus thuit iad.

3 Ge'd leagta armailte dhaone a'm' aghaidh, gidheadh cha bhi eagal air mo chridhe ; agus ge'd eireadh cogadh am aghaidh gidheadh cuiridh mi mo dhochas ann.

4 Aon ni dhiarr mi air an Tighearn, ſa mhiannuicheas mi ; eadhoin gu n' comhnuich mi ann tigh an Tighearn re uile laithe mo bheatha, gu beachducha air maiſe ſgiamhach an Tighearna, agus a dh' f hioſrucha a theampuil.

5 Oir an am trioblaid ni e m' f holuch ann a phailluin ; ſeadh, ann an ionad uaigneach a aite comhhuidh, ni e m'f holuch agus cuiridh e ſuas mi air carruig cloiche.

6 Agus anoiſe togaidh e ſuas mo cheann ; oſcionn mo naimhde ma' n'cuairt domh.

7 Uime ſin tairgidh mi 'n a ionad comhnuidh iobairt le mor aoibhneas ; ſeinnidh mi, agus labhraidh mi moladh do'n Tighearna.

8 Eiſd ri m' ghuth, O Thighearn, 'nuair a ghlaodhas mi riut ; dean trocair orm, agus cluinn mi.

9 Labhair mo chridhe umad, iarruidh ſibh m'aghaidh ; t'aghaidh, O Thighearn iarruidh mi.

10 O na folaich thuſa t'aghaidh uam ; s'na tilg air falbh do ſheirbheis, each ann an diumadh.

11 Bu tu mo chobhair ; na fag mi 's 'na treig mi, O Dhia mo ſhlainte.

12 'Nuair a threigeas m' athair agus mo mhathair mi ; bithidh an Tighearn mo cobhair.

13 Teagaiſg dhomh do ſhlighe, O Thighearna ; agus treorrich mi ſan tſligh cheart, thaobh mo naimhde.

14 Na toir thairis mi gu toil m'eascairde; oir tha fiadh-
nuisean breige air eiridh suas am aghaidh, agus dream tha
labhairt eacoir.
15 Dh' fhannuichin gu tur; ach gun chreid mi gu deimhin
gu'm faicin maitheas an Tighearn an tir nam beo.
16 O fuirich thusa ri aithais an Tighearn; bi laidir, agus
bheir e solas do d' chridhe, agus cuir thusa t'earbsa san Tigh-
earna.

Salm xxviii. *Ad te Domine.*

RIUT'SA ghlaodhas mi O Thighearn mo neart; na gabh
mar fhochaid mi, 'n teagal ma ni thu mar nach cluinne
tu, gu m' fas mi mar an dream tha dol sios do'n t' slochd.
2 Cluinn guth m' iarrtais umhal, 'nuair a ghlaodhas mi riut;
'nuair a chumas mi suas mo lamhan ri cathair trocair do theam-
puil naomha.
3 O na spion air falbh mi, 'sna sgrios mi maille ris na hain-
diadhaidh agus luchd na haingeachd; a labhras gu cairdeil ri 'n
coimhearsnaich, ach a dealbh tubaist nan cridhe.
4 Thoir duais doibh a reir an gniomhara; agus areir ain-
geachd an innleachda fein.
5 Thoir diola dhoibh a reir oibre an lamha; ioc dhoibh an
ni a thoill iad.
6 Oir cha 'n 'eil suim aca nan inntin do dh' oibre an Tigh-
earna, no gniomh a lamha; uime sin brisidh e sios iad, agus cha
tog e suas iad.
7 Gu 'n rabh 'n Tighearn air a mholadh; oir chual e guth
m'iarrtais umhal.
8 Se 'n Tighearn mo neart agus mo sgia, dhearb mo chridh
ann, agus tha mi air mo chaomhnadh; uime sin tha mo chridhe
damhsa le haoibhneas, agus ann am cheol molaidh mi e.
9 Se 'n Tighearn mo neart; agus 'se dionadh fallain a ungai-
che fein.
10 O Sabhail do shluagh, agus thoir do bheannucha do 't oi-
reachd; beathuich iad, agus cuir suas gu siorruidh iad.

Salm xxix. *Afferte Domino.*

THugaibh chum an Tighearna, O sibhse dhaoine cumhach-
dach, thugaibh chum an Tighearna reitheacha ogh;
thugaibh do'n Tighearn adhradh agus neart.

2 Thugaibh do'n Tighearn an onair tha dlidheach d'a ainm; deanabh adhradh do 'n Tighearna le adhradh naomha.

3 Se'n Tighearn tha toirt aithne do na huifgeacha; fe'n Dia glormhor tha deanamh na tarnainich.

4 Se 'n Tighearn tha riaghla na fairge; tha guth 'n Tighearn trein ann an obair; 's guth glormhor guth 'n Tighearna.

5 Brifith guth an Tighearna croinn fheudair; feadh, brifidh 'n Tighearna fheudair Libanius.

6 Bheir e orra fos briofga mar laodh fos Libanuis, agus Sirion mar aon adhairceach og.

7 Sgoiltidh guth 'n Tighearn na lasruiche teine, crathaidh guth an Tighearn am fafaich; feadh, crathaidh 'n Tighearna fafaich Chadeis.

8 Bheir guth an Tighearn air na heildean laoidh a bhreith, agus ruifgidh e na dofa tiugh; ann a theampull labhraidh gach duine air onair.

9 Tha 'n Tighearn na fhuidh ofcionn na tuill uifge; agus mairidh an Tighearn na Righ gu brath.

10 Bheir an Tighearn fpionadh d'a fhluagh fein; bheir an Tighearn beannucha fith da fhluagh fein.

---

## URNUIGH MHAIDNE.

### Latha vi.

Salm xxx. *Exaltabo te, Domine.*

ARduicheadh mi thu; O Thighearn, oir thog thu fuas mi; agus cha d' tug thu air m'eafcairde buaidh fhaghail thairis orm.

2 Ghlaodh mi riut, O Thighearna mo Dhia; agus fhlanuich thu mi.

3 Thug thufa a Thighearn, m' anam a' h' ifrionn; ghleidh thu mo bheatha o'n mhuintir tha dol fios do 'n t flochd.

4 Seinnidh moladh do'n Tighearn, O fibhfe a naoimh 's leis fein; agus thugaibh buidheachas dha mar chuimhneachan air a naomhachd.

5 Oir cha mhair a chorruich ach re priobadh na ful, agus 'na dheadh-ghean tha beatha; feudaidh truime buanacha re oiche, ach thig aoibhneas fa mhaduin.

6 Agus

6 Agus ann mo fhoirbheacha, thuirt mi, cha ghluaifear mi chaoidh: 'stufa Thighearn, le d' mhaitheas rin mo chnoc co laidir.

7 Thionda thu uam taghaidh; agus bha mi an trioblaid.

8 'N fin ghlaodh mi riut, O Thighearn; agus fhuair mi gu m' Thighearn gu fior umhal.

9 Ciod an tairbh tha m' fhuil; 'nuair theid mi fios do 'n t flochd.

10 'N toir an duflach buidheachas dhuitfe; no 'n cuir i n' ceill t' fhirinn?

11 Eifd, O Thighearn, agus dean trocair orm; a Thighearn bith ufa t' fhear-cuidich dhomh.

12 Thionda thu mo thruime gu aoibhneas; chuir thu dhiom m' eudach-faic, agus chriosfruich thu mi le haiteas.

13 Uime fin feinnidh gach duine maith mu d' mholadh gun fgur; O mo Dhia, bheir mi buidheachas duit gu brath.

Salm xxxi. *In te Domino fperavi.*

ANNadfa, O Thighearn, chuir mi mo dhochas; na bitheam a chaoidh air mo chuir gu hamhladh, faor mi ann a'd' fhireantachd.

2 Crom fios do chluas rium; dean deifir chum mo fhaoradh.

3 Agus bi thufa a'd' charruig laidir dhomh, agus a'd' thigh dionaidh: chum gu 'n faor thu mi.

4 Oir 's tu mo charruig laidir, agus mo chaifteal; bi thufa fos a'd' ftiurreadair dhomh, agus treoruich mi air fga tainme.

5 Tarruing mi as an lion a leag iad os-niofal air mo fhon; oir 'stu mo neart.

6 Ann ad lamha tha mi toirt thairis mo fpiorad; oir fhaor thu mi, O Thighearn, 'stu Dia na firinn.

7 Dh' fhuathaich mi iadfan tha cumail diamhanais fhaobhchrabhach; agus bha mo dochas ann fan Tighearn.

8 Bithidh mi ait, agus ni mi gairdeachas ann a'd' throcair; oir thug thu fanear mo thrioblaid, agus ghabh thu eolas air m' anam ann an teann eiginibh.

9 Cha d' dhruid thu fuas mi ann lamh an namhaid; ach fhuidhich thu mo chafan ann an ionad farfaing.

10 Dean trocair orm, O Thighearn, oir tha mi 'n trioblaid: agus tha mo fhuil air caithe le fior bhron; feadh, m' anam agus mo choluin.

11 Oir

11 Oir tha mo bheatha air fas fean le trom bhron; agus mo bhliadhna le dubhachas.

12 Tha mo neart air m' fhailneacha, air fon m'eafaontais; agus tha mo chnamhain air caithe.

13 Dh' fhas mi m' chuis achmhafain a meafg mo naimhde gu leir, ach gu haraid a meafg mo choimhearfnach; agus bha mo luchd eolais fo eagal romham, agus iadfan a chunnaic mi n' leath a muidh, rinn iad an cumail fein uam.

14 Tha mi air mo dhearmad gu tur, mar dhuine marbh tha air dol a cuimhne; tha mi air fas mar fhaothach brifte.

15 Oir chuala mi toibheum a mhor-fhluaigh; agus tha eagal air gach taobh, 'm feadh tha iad dol an co'bhoinn le cheile am aghaidh, agus gabhail an comhairle thoirt air falbh m' anama.

16 Ach bha mo dhochas annad, O Thighearn; thuirt mi, 's tu mo Dhia.

17 Tha m' aimfir an a'd' laimh, faor mi o laimh mo naimhde; agus uathafan tha gam gheur leanmhuin.

18 Foillfigh do d' fheirbheifeach folus do ghnuife; agus faor mi air fga do throcair.

19 Na bitheam air mo chlaoidh, O Thighearn, oir ghair mi ort; bitheadh na hain-diadhaidh air an cuir gu hamhla, agus cuir na 'n tofd fan uaigh.

20 Bitheadh bile nam breug air an cuir nan tofd; tha labhairt gu fuileach, agus tamailteach, agus tarchuifeach, an aghaidh an fhireain.

21 O cia pailt do mhaitheas a thaifg thu fuas dhoibhfin air am bheil t'eagal, agus a dhumhluich thu dhoibhfin tha cuir 'n dochais annad, eadhoin am fianuis chloinn nan daoine.

22 Foluichidh tu iad of niofal le d' lathaireachd fein o bhrofnucha dhaoine gu leir; gleidhidh tu iad gu huaigneach ann a'd' phailluin o ftri theanga.

23 Buidheachas do 'n Tighearn; oir nochd e dhomhfa caoimhneas mor iongantach ann an baile laidir.

24 Agus 'nuair a rinn mi difir; thuirt mi tha mi air mo thilge o fhealla do fhuile.

25 Gidheadh, chual thu guth m' urnuidh; 'nuair a ghlaodh mi riut.

26 O thugaibh gradh do 'n Tighearn, fibhfe a naoimh as leis fein; oir tha 'n Tighearn a fabhala na muintir a tha dilis, agus a toirt duais gu pailt do luchd an uaibhreachais.

27 Bithibh laidir, agus daingnichidh e 'ur cridh; fibhs uile tha cuir earbfa fan Tighearn.

URNUIGH

## URNUIGH FHEASGAIR.

Salm xxxii. *Beati, quorum.*

1 SBeannuichte an ti g'am bheil eas ionracas air a mhatha; agus g'am bheil a pheaca air an comhdacha.
2 'Sbeannuichte an duine do nach meas an Tighearn peaca; agus aig nach eil feall na fpiorad.
3 Oir am feadh a dh' fhan mi am thofd; chaith mo chnamhain air falbh tre mo ghearan gach la.
4 Oir tha do lamh trom orm a la 'f a dhoiche; agus tha mo bhri mar thart fan t'famhra.
5 Aideacham mo pheaca dhuit; agus m'eaf-ionracas cha d' rinn mi fhalach
6 Thuirt mi, aidicheam mo pheacaibh do 'n Tighearn; agus mar fin mhaith thu aingeachd mo pheacaidh.
7 Oir mar fo ni huile haon tha diaghaidh 'n urnuidh riut, fan am a fuidhear thu; ach ann fna tuilte mor uifge cha tig iad am fagufg dha.
8 Tha thu a'd' aite faluich dhomhfa, fabhailidh tu mi o thrioblaid; cuairtichidh tu mi ma 'n cuairt le horana faoraidh.
9 Bheir mi foghlam dhuit, agus teagaifidh mi thu fan t-flighe fan gluais thu; agus treorichidh mi thu le m' fhuil.
10 Na bithibhfe mar each, no mulait, aig nach 'eil tuigfe; a dh-fheumas am beoil bhi air an cumail le fparag agus le frian, 'n teagul gu 'n tuit iad orra.
11 Tha plaidhean mora a feitheamh air fon an aindiaghidh; ach co air bith a chuireas an dochas fan Tighearn, ni trocair a dhlu-ghabhail air gach taobh.
12 Bithibh ait, O fibhfe fhireanna, agus deanaibh gairdeachas fan Tighearna; agus bithibh aoibhneach, fibhfe uile, gam bheil cridhe fior.

Salm xxxiii. *Exultate jufti.*

DEanaibh gairdeachas fan Tighearn O fibhfe fhireanna; oir 's maith a thig e 'n fhirean a bhith taingeil.
2 Molaibh an Tighearn le clarfaigh; feinnibh molabh dha le cruirt c agus inneal dheich teudan.
3 Seinnidh do'n Tighearn oran nuadh; feinnibh molabh dha gu togarach le far mhifnich

4 Oir

4 Oir tha focal an Tighearn fior; agus tha uil' oibre dìleas.
5 'S ionmhuin leis fireantach agus cothrum; tha 'n talamh lan
do mhaitheas an Tighearn.
6 Le guth an Tighearn rinne na neamha; agus an armailte gu
leir le anail a bheoil.
7 Tha e tional uisgeacha a chuan ri cheile, mar gum b'ann
na thorr; agus a tasgaidh suas na doimhneachd mar ann an
tigh stoir.
8 Bitheadh eagal an Tighearn air an domhann gu leir; sea-
saibh ann am fiamh roimh: 'siohs uile tha chomhnuidh san t'
saoghal.
9 Oir labhair e, agus bha e deanta; dh' aithn e agus sheas
e gu daingean.
10 Bheir an Tighearna gu neo-ni comhairle nan cinneach;
agus bheir e air as-innleachd an t sluaigh bhi gun eifeachd, agus
tilgidh e thaobh comhairlibh phrionsaibh.
11 Mairidh comhairle an Tighearn gu siorruidh; agus smu-
ainte a chridhe o linn gu linn.
12 'S beannuichte an sluagh d'a n Dia an Tighearna Jehobha;
agus 's beannuicht a mhuintir a thagh e dha fein, gu bhi nan
oighreachd aige.
13 Sheall an Tighearn anuas o neamha, agus dh' amhairc e
air uile chloinn nan daoine; agus o ionad a thighe thug e fancar
iadsan uile tha chomhnuidh air thalamh.
14 Tha e cumadh an cridheachan gu leir; agus a tuigsin
an oibre uile.
15 Cha 'n fheud righ a bhi air a shabhala le lionmhoireachd
armailte; ni mo a shaorar duine trein sam bith le moran neart.
16 Cha 'n 'eil san each ach ni diamhain a thearna duine; ni
mo thearnas e duine sam bith le mhor neart.
17 Feuch, tha suilean an Tighearn orrasan air am bheil ea-
gal; agus orrasan tha cuir an dochas na throcair.
18 A shaoradh an anama o bhas; agus d'am beathucha an
am na gainne.
19 Dh'fheith ar n' anam gu foidhidneach ris an Tighearna;
oir se ar cobhair a 'us ar sgiath.
20 Oir ni ar cridhe gairdeachas ann; chean gun chuir sin ar
dochas na ainm naomha.
21 Bithidh do chaoimhneas trocaireach oirne, O Thighear-
na; a reir 's mar tha sinn a cuir ur 'n earbsa annad.

Salm xxxiv. *Benedicam Domino.*

BHEIR mi buidheachas a ghna do 'n Tighearn; bithidh
mholadh gu brath ann am bheul.
2 Ni m' anam a huaill ann ſann Tighearn; cluinidh an ti-
rioſal uime, agus bithidh e ait.
3 O molaibh an Tighearna leamſa; agus arduichimid ainm
le cheile.
4 Dhiarr mi 'n Tighearn, agus chual e mi; ſeadh, ſhaor e
mi o'm eagal gu leir.
5 Bha tuil aca ris, agus bha iad air an ſoillſeacha; agus
cha rabh an gnuis fo naire.
6 Feuch, tha 'n bochd a g eidheach, agus tha 'n Tighearn
ga chluinntin; ſeadh, agus ſaoraidh e as a thrioblaid gu leir.
7 Tha aingeal De aig fuireach ma 'n cuairt dhoibhſin air am
bheil eagal; agus ni e 'n ſaoradh.
8 O blaiſibh, agus faicibh cia graſmhor an Tighearn; 'sbean-
nuichte an duine a dhearbas as.
9 O bitheadh eagal an Tighearn oirbh, ſibhſe a naoimh; oir
cha bhi dith ſam bith orraſan air am bheir eagal.
10 Bithidh di air na leomhain, agus fuiligidh iad ocras; ach
iadſan a dh' iarras an Tighearn, cha bhi eaſbhuidh ni ſam bith
tha maith orra.
11 Thigibh, a chlann, agus eiſdibh riumſa; teagaiſgidh mi
dhuibh eagal an Tighearn.
12 Ciod an duine tha miannacha bhi beo; 's leis am b'aill
laithe maith fhaicin?
13 Coimhid do theanga o olc; agus do bhile, nach labhair
iad ceilg.
14 Fuathuich olc, agus dean maith; iarr ſithchaimh, agus lean i.
15 Tha ſuile an Tighearn thairis air an fhirean; agus tha
chluaſa foſgailt ri 'n urnuibh.
16 Tha gnuis an Tighearn an aghaidh na muintir tha dea-
namh uilc; gu 'n cuineachan a ſpionadh amach o'n talamh.
17 Tha na fireanaibh ag eidheach, agus cluinnidh 'n Tigh-
earna iad; agus ſaoradh e iad o'n trioblaid gu leir iad.
18 Tha 'n Tighearn dlu do luchd a chridhe bhruite; agus
ſaoraidh e mhead 's aig am bi ſpiorad umhal.
19 S'mor trioblaid air fhirean; ach fuaſglaidh 'n Tighearn
e aſt uile.

20 Coimhididh e chnamhan gu leir; ionas nach 'eil aon diu brifte.

21 Ach ni aimhleas 'n tain-diaghaidh a mharbhadh; agus bithidh iadfa bheir fuath do'n fhirean fgriofte.

22 Saoradh 'n Tighearn anma a fheirbheifich; agus cha bhi uireasbhuidh orrafan tha 'g earbfa as.

---

## URNUIGH MHAIDNE.

### Latha vii.

Salm xxxv. *Judica me, Domine.*

TAgair thufa mo chuis, a Thighearn, riufan tha ftri rium; agus dean thufa cogadh riufan tha cogadh m' aghaidhfa.

2 Cuir do lamh air an fgiath 's air an targaid; agus feas fuas gum chuideacha.

3 Thoir amach an t' fleagh, agus druid an t' flighe an aghaidh 'n dream tha g' am gheur-leanmhuin; abair ri m' anam fmi do fhlainte.

4 Bitheadh iad fo mhafladh, agus air an cuir gu naire, tha 'g iarruidh 'n deidh m' anama; bitheadh iad air am pilleadh air an ais, agus air an toirt gu hamhla, tha dealbh dhomh uilc.

5 Bitheadh iad mar an duflach roimh an ghaoith; agus fgapadh aingeal an Tighearn iad.

6 Bitheadh an flighe dorch agus fleamhuin; agus leanadh aingeal an Tighearn iad gu teann.

7 Oir leag iad an lion os niofal gu mife a fgrios gun aobhar feadh eadhon gun aobhar rinn iad flochd air fon m' anma.

8 Thigeadh dorain ghrad air gun fhios, agus bitheadh e air a ghlacadh fan lion a dh'fholuich e os niofal; chum gu'n tuit e na olc fein.

9 Agus bithidh m' anam ait, ann fan Tigearn; ni e gairdeachas ann a fhlainte.

10 Their mo chnamhan gu leir, a Thighearn, co bha cofmhul riut, a fhaoras am bochd o 'n neach tha 'ro laidir air a fhon; feadh, am bochd, agus an neach tha 'n truaigh, o 'n neach tha ga chreacha?

11 Dheirich ſuas fia'naiſean breige; chuir iad as mo leath nithe nach b'aithne dhomh.

12 Dhioc iad dhomh olc airſon maith; gu mi-ſholas mor do'm anam.

13 Gidheadh, 'nuair bha iad gu tinn, chuir miſe umam ſac-cudach, agus dh' umhlaich mi m'anam le troſga; agus pillidh m'urnuidh am uchd fein.

14 Ghiulain mi mi fein mar gu 'm be mo charaid, no mo bhrathair; ſhiubhail mi gu dubhach mar aon ri bron airſon a mhathar.

15 Ach rinn iad gairdeachas agus thionail iad ri cheile 'nuair bha mis ann an teinn; feadh, thainig na praſgain, le cheile am aghaidh gun fhios domh, a toirt ſichichean reubaidh orm, agus cha' do ſcuir iad.

16 Maille ris an luchd miodail bha luchd fochaid; bha toirt ſnaga' orm le m fiacla.

17 Thighearna, cia fhad a ſheallas tus air a ſo; O ſaor m'anam o na trioblaide tha iad a toirt orm, agus m'aon-ghradh o na leomhain.

18 Mar ſin bheir mi buidheachas duit ann ſa mhor thional; molaidh mi thu am meaſg moran ſluaigh.

19 O na faidheadh an dream tha na naimhde dhomh buaidh thairis gu hain diaghaidh; ni mo chaogas iad le'n ſuile tha toirt ſuath dhomh gun aobhar.

20 Agus ciod uime? cha 'n'eil an comhradh airſon ſith-chaimh; ach tha iad a breannucha' briathra cealgach naghaidh na mhuintir tha ciuin ſan tir

21 Thug iad ſithe orm le'm beoil, agus thuirt iad; nair ort! nair ort! chunnaic ſinn e le'r ſuile.

22 So chunnaic thu o Thighearn; na bi a'd' thoſt, na ſiubhail fada uam, O Thighearn.

23 Moſgail, agus ſeas ſuas a thoirt breith air mo chuis ſtri; diol thuſa mo chuis, mo Dhia agus mo Thighearn.

24 Thoir breith orm, o Thighearna mo Dhia, a 'reir t' fhirean-tachd; agus na tugadh iad buaidh tharum.

25 Na habradh iad nan cridhibh, mar ſin, mar ſin, b'aill linn e bhi; ni mo a their iad, ſhluig ſinn e.

26 Bitheadh iad air an cuir gu hamhla agus naire le cheile tha deanamh gairdeachas ri m thrioblaid; bitheadh iad air an eideacha le achdmhaſan agus eaſonair tha ri uail anta fein am aghaidh

27 Bitheadh iad ait, agus deanadh iad gairdeachas aig am bheil

bheil deadh ghean ri m ghniomhara ceart ; feadh abradh iad a ghna, beannuichte gu' n' robh an Tghearn, aig am bheil tlachd ann an foirbheacha a fheirbheifich.

28 Agus airfon mo theanga, bithidh i labhairt air t' fhireantachd ; agus air do mholadh re fad an latha.

Salm xxxvi. *Dixit injustus.*

THA mo chridhe foillfeacha dhomh aingeachd an aindiaghaidh ; nach 'eil eagal Dhe roimh an fuile.
2 Oir tha e miodal ris fein ann a fhealla ; gus am faithear amach a pheaca uabhar.
3 Tha briathra a bheoil ea-ceart, agus lan ceilg ; leag e dheth e fein a ghiulan gu glic, agus maith a dheanamh.
4 Tha Smuainteadh turadh uilc air a leabuidh, agus cha do fhuidhich e e fein ann an flighe mhaith fam bith ; ni mo tha fuath aige do ni fam bith tha olc,
5 Ruinig do throcair, O Thighearn chum na neamha ; agus t' fhireantachd chum na neul.
6 Tha t' fhireantachd a feafamh mar na beannta daingean ; tha do bhreitheanais mar an doimhneachd mhor.
7 Teafairge tufa, Thighearn, araon duine agus ainmhidh ; cia oirdhearc do throcair, O Dhe, agus cuiridh clann nan daoine n' earbfa fo fgaile do fge.
8 Bithidh iad fafuichte le pailteas do thighe ; agus bheir thu dhoibh deoch as do fholafibh, mar as an abhuinn.
9 Oir maille riuts tha tobar na beatha ; agus ann a'd' fholus chi finne folus.
10 O buanaich amach do chaoimhneas gradhach dhoibhfe aig am bheil eolas ort ; agus dhoibhfe aig am bheil cridhe fior.
11 O na thigeadh cas an ardain am aghaidh ; agus na tilge lamh an ain-diaghaidh fios mi.
12 'N fin tha iad air tuiteam, na huile tha deanamh aingeach ; tha iad air an tilge fios, agus cha n'urra iad feafamh.

## URNUIGH FEASCAIR.

Salm xxxvii. *Noli æmulare.*

NA bitheadh lafan ort air fon an aindiaghidh ; ni mo bhithis farmad ort ri luchd dheanamh an uilc.

2 Oir

2 Oir gearthar ſios gu luath iad mar am feur; agus feargaidh iad mar an luidh uaine.

3 Earb thuſa ſan Tighearn, agus bi deanamh maith; gabh comhnuidh ſan tir, agus gu deimhin bithidh tu air do bheathucha.

4 Gabh tlachd ſan Tighearn; agus bheir e dhuit miann do chridhe.

5 Thoir thairis do ſhlighe do'n Tighearn, agus cuir do dhochas ann; agus bheir e i gu crich.

6 Ni e t' ſhireantachd cho ſhoilleir ris an t' ſholus; agus do dheanadas chothrumach mar ard mheadhon latha.

7 Cum thus a ghna ſan Tighearn, agus feith gu foi'dneach air; ach na bitheadh doilgheas ort airſon an neach tha foirbheacha na ſhlighe, an aghaidh an neach tha deanamh a reir droch chomhairle.

8 Leig dhiot corruich, agus treig diuma; na bitheadh laſan ort, no bi tu air do dhuſga gu olc a dheanamh.

9 Bithidh freamh luchd deanamh na haingeachd air a ſpionadh amach; agus iadſan a dh' fheitheas gu foi'dnach ris an Tighearn, aitiche iad air an tir.

10 Fathaſt 'ſeallan beag, agus bithidh n taingiaghidh ar falbh gu glan; ſeallidh tu deidh n aite, agus bithidh e air falbh.

11 Ach ſealbhuichidh an neach gam bheil ſpiorad ciuin an talamh; agus bithidh e air ath-urachadh ann an lionmhoirachd ſithchaimh.

12 Tha 'n ain diaghaidh 'g iarraidh chomhairle n aghaidh an f hirean; agus a toirt ſnaga air le f hiacla.

13 Ni 'n Tighearn gaire fochaid ris; oir chunnaic e gu m bheil a latha a teachd.

14 Tharruing na tain diaghaidh mach an claidhe, agus lub iad am bogha; a thilge ſios an truaghain agus f heumuich; agus a mharbha mheud 's aig am bheil caith beatha cneaſt.

25 Theid an claidhe trid an cridhe fein; agus bithidh 'm bogha air a bhriſidh.

16 Sfear am beagan tha aig an f hirean; na 'm bearteas mor th'aig an ain diaghaidh.

17 Oir bi gairdeana an aindiaghaidh air am briſeadh; agus cumidh 'n Tighearn ſuas am ſirean.

18 S aithne do'n Tighearn laithibh nan daoine diaghaidh; agus mairidh an oighreachd gu brath.

19 Cha bhi iad air an claoidhe ann am a ghabha; agus bithidh ni 's leoir aca ann an laithibh na gainne.

20 Airſon

20 Airſon nan ain diaghaidh, theid an leirſgrios, agus caithidh
naimhde an Tighearna mar ſhaill nan uan ; ſeadh, caithidh iad air
falbh eadhoin mar an deatach.

21 Gabhaidh 'n tain diaghaidh an iosad, agus cha diol e ris ;
ach tha m ſirean trocaireach, agus ſial.

22 Mhead 's tha beannuichte le Dia, ſealbhuichidh iad an tir ;
ſa mhead 's tha malluichte leis, ſpionar amach iad.

23 Tha 'n Thighearna 'g orducha gluaſad an deadh dhuine ;
agus a deanamh a ſhlighe taitneach dha fein.

24 Ge d' thuit e, cha tilgear air falbh e ; oir tha 'n Tighearn
ga chumail ſuas le laimh.

25 Bha mi og, agus anois tha mi ſean ; agus ſathaſt cha 'n
fhaca mi riamh am ſirean air a dhearmad, na ſhliochd a 'g iar-
ruidh na beatha.

26 Tha 'm ſirean a ghna trocaireach, agus coingheallach ; a-
gus tha ſhliochd beannuichte.

27 Teich on olc, agus dean an ni tha maith ; agus gabh
comhnuidh gu brath.

28 Oir 's ionmhuin leis an Tighearn ann 'ni tha ceart ; cha'
n' eil e dearmad a mhuintir fein tha diaghaidh, ach tha iad air
an tearna gu ſiorruidh.

29 Nithear peanas air an eas-ionraic ; air ſon ſiochd an ain-
diaghaidh, bithidh e air a ſpionadh amach.

30 Sealbhaiche 'm ſirean air an tir ; agus gabhaidh e comh-
nuidh ann gu ſiorruidh.

31 Tha beul an ionraic air a chleachda ann an gliocas ; a-
gus bithidh theanga labhairt mu breitheanas.

32 Tha ladh a Dhia na cridhe ; agus cha ſleamhnuich a
ghluaſachd.

33 Chi 'n tain-diaghaidh am ſirean ; agus iarruidh e ſath
gu mharbhadh.

34 Cha 'n fhag an Tighearn na laimh e ; 's cha ditear e' nuair
bheirear breith air ;

35 Curſa do dhochas ſan Tighearn, agus coimhead a ſhlighe,
agus ſoirbhichidh e leat, gus an ſealbhuich thu an tir ; 'nuair theid
an tain-diaghaidh a leir-ſgrios, chi thu e.

36 Chunnaic mi fein 'n taingidh ann an cumhachd mor ; agus
a ſgaoileadh mar ur-chrann uaine.

37 Chaidh mi ſeachad, agus ſeuch, ſhiubhail e ; dh'iarr mi e,
ach cha ghabhadh aite gleidhe an ionad ar bith.

38 Gleidh neo-chiontas, thoir aire do'n ni tha ceart ; oir
bheir ſin ſithchaimh da dhuine ſa dheire.

39 Air

39 Air son luchd an easaontas, leir sgriosar iad le cheile agus
se 's crioch do na haindiaghaidh gun spionar amach iad sa
dheire.

40 Ach bha slainte an fhirean a teachd o'n Tighearn; an ti
fos is e an neart ann am trioblaid.

41 Agus seasaidh an Tighearna leo, agus ni e 'n tearnadh;
ni e 'n saoradh on ain-diaghaidh, agus sabhailidh e iad, cheann
gu bheil iad a cuir an dochas ann.

---

## URNUIGH MAIDNE.

### Latha viii.

Salm xxxviii. *Domine, ne in furore.*

NA cuir gu hachdmhasan mi, O Thighearn, ann a'd' fheirg;
ni mo smachduicheas tu mi ann a'd throm dhiuma.

2 Oir tha do shaighde saite gu dlu annam; agus tha do
lamh gam teanna gu goirt.

3 Cha 'n 'eil slainte am fheoil, air son do dhiuma; ni mo
tha fois am chnamhan, air son mo pheaca.

4 Oir tha m' aingeachda air dol thar mo cheann; agus tha
iad mar ualach ghoirt, tuille 's trom dhomhsa ri ghiulan.

5 Do m' chreachda tha droch bholadh, agus tha iad truaill-
lidh; tre m' aimideachd.

6 Tha mi air mo thoirt gu trioblaid agus truaighe cho mhor;
's gu 'm bheil mi siubhal am bron re fad an latha.

7 Oir tha mo leasraidh air an lionadh le eacail ghoirt; agus
cha 'n 'eil ball slan am chorp.

8 Tha mi lag, agus air mo bhualadh gu goirt; bheuchd mi
le fior mhi-shuaimhneas mo chridhe.

9 A Thighearna, 's aithne dhuit mo mhiann uile; agus cha 'n
'eil m'osnuich soluichte uait.

10 Tha mo chridhe ploscairtaich, dh' fhailnich mo neart mi;
agus dh' fhag sealla mo shul mi.

11 Sheas mo choimhearsnaich, agus luchd mo ghaoil ag amh-
arc air mo thrioblaid; agus sheas mo chairde fad as.

12 Leag iadsan fos a dhiarr m' anam, ribeadh air mo shon;
agus

agus an dream a chaidh man cuairt gu cron a dheanamh, labh-
air iad mu aingeachd, is bhreanuich iad ceilg re fad an latha.
13 Air mo fhonfa, bha mi mar dhuine balbh, agus cha
chuala mi; agus mar aon tha balbh, nach fofgail a bheul.
14 Dh' fhas mi mar dhuine nach cluinn; agus aig nach 'eil
achdmhafan na bheul.
15 Oir annadfa, O Thighearna, chuir mi mo dhochas; frea-
graidh tus, as mo leith, O Thighearna mo Dhia.
16 Dhiarr mi nach tugadh iad codhoin mo naimhde, buaidh
thairis orm; oir nuair a thuifle mo chas, rinn iad gairdeachas
gu mor am aghaidh.
17 Agus nife, gu firineach, tha mi fuighte fan phlaidh; agus
tha mo throm bhron a ghna am fhealla
18 Oir aidichidh mi m' aingeachd; agus bithidh mi bronach
air fon mo pheacaidh.
19 Ach tha mo naimhde beo, agus tha iad cumhachdach, a-
gus tha iadfan lionmhor an aireamh, tha toirt fuath dhomh gu
heacorach.
20 Tha iadfan fos am aghaidh, tha aig iocaidh uilc air fon
maith; cheann gu bheil mi leantuinn an ni tha maith.
21 Na treig mi, O Thighearna mo Dhia; na biofa fàda
uam.
22 Deanfa deifir gum chuideachadh; O Thighearna Dhe mo
fhlainte.

## Salm xxxix *Dixi, cuftodiam.*

THUIRT mi, bheir mi 'n aire do'm fhlighibh; nach toir
mi oilbheum le'm theangaidh.
2 Gleidhidh mi mo bheul mar le frian; 'm feadh tha 't ain-
diaghaidh am fhealla.
3 Chum mi mo theanga, agus cha do labhair mi bheag;
bha mi am' thofd, feadh, iadhoin o bhriathra maith; ach bha
e na phein agus na dhoighleas domh.
4 Bha mo chridhe teith 'n taobh a ftidh dhiom, agus am
feadh bha mi mar fo a fmaoineacha, las an teine; agus fadheire
labhair mi le m' theangaidh.
5 Thighearna, faitheam fios air mo chrich, agus aireamh mo
laithean; chum gu 'm faith mi cinnte cia fad a bhitheas mi
beo.
6 Feuch, rinn thu mo laithean mar fhad na boife; agus tha

m'aois direach mar neo-ni a' d' thaobhs', agus gu deamhin 's diamhanas gach duine beo gu hiomlan.

7 Oir tha 'n duine gluafachd ann fgaile diamhain, agus ga dheanamh fein mi-fhuaimhneach an diamhanas; tha e carnadh fuas faibhreis, agus cha 'n urr e innfe co thionalas iad.

8 Agus anois, a Thighearna, ciod e mo dhochas; gu firineach tha mo dhochas annadta.

9 Saor mi o m' oilbheuma gu leir; agus na dean mi am achdmhafan do luchd na haimeadachd.

10 Dh' fhas mi balbh, 's cha d' fhofgail mi mo bheul; oir be do dheanadas a bh' ann.

11 Thoir uam do phlaidh; tha mi direach air mo chaithe le cud-throm do laimhe.

12 Nuair a fmachduicheas tu le hachdmhafana duine air fon peacaidh, tha thu toirt air a mhaife caithe as mar reudan a cnamh euidich; 's diamhanas uime fin gach duine.

13 Eifd m' urnuidh, O Thighearna, agus le d' chluafaibh hoir fanear mo ghlodhaich; na bi a'd' thofd ri m' dheoir

14 Oir tha mi 'm choigreach maile riutfa, agus am fhear cuairt; mar bha m' aithribh uile

15 O caomhain mi uine bheag, chum gu 'n ath-leafaich mo fpionadh; mun teid mi a fo, 's nach fhaicear mi ni fmo.

## Salm xl. *Expectans, expectavi.*

DH' fheith mi gu faidneach ris an Tighearna; agus chrom rium, agus chual e mo ghlaodh.

2 Thug e mi fos as an t'flochd uamhan, as an laitheach agus as a chria; agus fhuithich e mo chafan air carraig, agus dhorduich e mo ghluafachda.

3 Agus chuir e oran nuadh am bheul; iodhoin breathbhuidheachas da 'r Diane.

4 Chi moran e, agus bith eagal orra agus cuiridh iad an dochas fan Tighearna.

5 'Sbeannuichte an duine a fhuithich a dhochas fan Tighearn; agus nach do phill ri luchd an ardain, agus ris an dream theid ma 'n cuairt le breugan.

6 O Thighearna mo Dhia, 's mor na hoibre iongantach a rinn thu, mar tha fos do fmuainte, tha dar taobhne; agus gidheadh cha 'n 'eil duine fam bith gan cur an orducha dhuitfe.

7 Na 'n cuirin an ceill iad, agus gu 'n labhruin orra; bhithidh iad na fmo na gu 'm b'urra mi an airis.

8 Iobairt

8 Iobairt na tabhartas bithe cha b' aill leat; ach dh' fhosgail
thu mo chluasa.

9 Tabhartais loisgte, agus iobairt air son peacaidh cha d' iarr
thu; 'n sin thuirt mi, feuch, tha mi teachd.

10 Ann an rola an leabhair tha e sgriobhta umamsa, gu'n coi-
lionair do thoil, O mo Dhia; tha mi toilichte a dheanamh,
seadh, tha do lagh an leath a stidh do m' chridhe.

11 Chuir mi t' fhireantachd an ceill sa cho-thional mhor;
feuch, cha chaisg mi mo bhile, O Thighearn, agus 's aithne
dhuit sin.

12 Cha d' fholuich mi t' fhireantach 'n leath a stidh mo
chridhe; bha mo chainnt air t' fhirinn, agus air do shlainte.

13 Cha 'do chum mi air ais do throcair ghradhach, agus t'
fhirinn; o'n cho-thional mhor.

14 Na tarruing thus air ais do throcair uam, O Thighearn;
deanadh do chaoimhneas gradhach agus t' fhirinn mis a thear-
na a ghna.

15 Oir tha trioblaide gun aireamh air teachd man cuairt
domh; ghabh mo pheaca a leithid a ghreim orm, snach urra
mi sealltuin suas; seadh, tha iad na sionmhoire an aireamh na
falt mo chinn, agus dh' fhailnich mo chridhe mi.

16 O Thighearna, gu m be do dheadh ghean mis a shaoradh;
dean difir, O Thighearna, gu cobhair orm.

17 Bitheadh iad fo naire, agus air an claoidh le cheile, tha 'g
iarruidh 'n deidh m' anama gu a sgrios; bitheadh iad air an
iomain air an ais, agus air an cronucha tha runacha uile dhomh.

18 Bitheadh iad fas, agus le naire thugar duais dhoibh; tha
'g radh rium, nair ort! nair ort!

19 Bitheadh iadsa uile aoibhneach tha gad iarruidh; agus a-
bradh a mhead 's le 'n ionmhuin do shlainte a ghna, gu 'n robh
'n Tighearn air a mholadh.

20 Air mo shonsa, tha mi bochd agus ainiseach; ach tha cu-
ram aig an Tighearn dhiom.

21 Stu m' fhear cuidich, agus 'm fhear saoraidh; na dean
fuireach fada, O mo Dhia.

## URNUIGH FEASGAIR.

Salm xli. *Beatus qui intelligit.*

SBeannuichte eisin a bheir fanear am bochd agus an tain-
iseach; saoruidh 'n Tighearn e an am na trioblaid.

2 Tearnuidh 'n Tighearn e, agus ni e choimhead beo, chum
gu 'm bi e beannuichte air thalamh; agus na toir thusa thairis
e gu toil a naimde.
3 Gu'n tuga an Tighearna co-fhurtachd dha 'nuair a laidheas
e gu tinn air a leabaidh; dean thus a leaba gu leir an am a
thinnis.
4 Thuirt mi, Thighearn, bi trocaireach dhomh; leighis m'
anam, oir pheacich mi a'd' aghaidh.
5 Tha mo naimhde a labhairt uilc umam; c'uin a gheibh e
bas, agus a theid ainm gu di.
6 Agus ma thig e 'm fhaicin, labhraidh e diamhanas; agus
tha chridhe an leath a ſtidh dheth a gabhail breige, agus nuair
thig e mach ni e innſe.
7 Tha mo naimhde gu leir a cogarſaich ri cheile am agh-
aidh; iodhcin am aghaidh tha iad a deilbh an uilc ſo.
8 Thigeadh binne a chiontaich amach na aghaidh; agus a
nois gu 'm bheil e na laidhe, na eireadh e ni ſmo.
9 Seadh, mo charaid daimhail, ann do chuir mi m' earbſa;
a dhith fos m' aran, leag e mor fheithe air mo ſhon.
10 Ach bi thuſa trocaireach dhomh, O Thighearn; togſa
ſuas mi aris, agus bheir mi duais doibh.
11 Le ſo tha fhios agam gu bheil do dheadh-ghean domh;
nach eil mo naimhde toirt buaidh am aghaidh.
12 Agus nuair tha mi am ſhlainte tha thu gam chumail ſuas;
agus cuiridh tu mi a'd' lathair gu ſiorruidh.
13 Beannuichte gu 'n robh Tighearna Dia Iſrael; ſaoghal
gun chrich. Amen.

Salm xlii. *Quemadmodum.*

MAR tha 'm fiagh 'g iarruidh nan ſtruthan uiſge; mar
ſin tha m' anam an geall ortſa, O Dhe.
2 Tha iotadh air m'anam airſon Dhe, ſeadh, airſon an Dia
bheo: cuin a thig mi ſa dh' fhoillſichar mi roimh lathaireachd
Dhia?
4 'Nois nuair a ſmuainicheas mi air ſo, tha mi dortadh mach
mo chridhe leam fein; oir chaidh mi leis a mhor-ſhluadh, a-
gus thug mi iad gu tigh Dhe;
5 Ann an guth molaidh agus breath bhuidhcachais; a meaſg
na muintir tha coimhead latha ſaor.

Carſon

6 C'arson tha thu co làn do throm bhron, o m'anam; agus
c'arson tha thu co mhi-fhuaimhneach an taobh a ftidh dhiom ?
6 Cuir t'earbſa ann an Dia; oir bheir mi fathaſt buidheachas
d'a air ſon cobhair a ghnuiſe.
8 Mo Dhia, tha m'anam air a chradh an taobh ſtigh dhiom;
uime ſin cuimhnicheam thu mu thiomchiol tir Iordain, agus
tuluich bheag Hermoin.
9 Tha doimhneachd a gairm air doimhneachd eile, air ſon
fuaim nam feadan uiſge; tha do thuinn agus do dhoimhneanibh
uile air dol thairis orm.
10 Dheonuich an Tighearn a chaoimhneas gradhach a'n am
an latha; agus an am na hoiche rinn mi ceol uime, agus rinn
mi m'urnuidh ri Dia mo bheatha.
11 Their mi ri Dia mo neart, c'arſon a dhi-chuimhnich thu
mi; c'arſon tha mi 'g imeachd mor tuirſeach feadh tha mo
namhad gam fhoirignidh ?
12 Tha mo chnamhan air am bualadh o' cheile mar gum
b'ann le claidhe; 'm feadh tha mo naimhde tha cuir trioblaid orm
a tilg orm ſna ſiacla;
13 Gu ſonriughte 'm feadh tha iad ag radh rium gach
latha; c'aite anoiſe 'm bheil do Dhia.
14 C'airſon tha thu mar ſin air do chradh, O m'anam; agus
c'arſon tha cho mhi-ſhuaimhnich an taobh a ſtidh dhiom ?
15 O earb ſan Tighearna; oir bheir mi fathaſt moladh dha,
'n ti a ſe cobhair mo ghnuiſe, agus mo Dhia.

Salm xliii. *Judica mi, Deus*

THoir breith leamſa, O Dhe, agus dion mo chuis an agh-
aidh 'n tſluaigh ain diagaidh, O ſaor mi on duine cheal-
gach agus aingidh.
2 Oir s'tu Dia mo neart, c'arſon a chuir thu uat mi; agus
c'arſon tha mi ſiubhal cho tuirſeach, 'm feadh tha 'n naimhaid
gam fhoireigneadh ?
3 O cuir amach do ſholus agus t'fhirinn chum gu'n treoruich
iad miſe; agus gu 'n toir iad miſe gu d' thuluich naomha, agus
gu t'aite comhnuich.
4 Agus chum gu 'n teid mi gu altair Dhia, iodhoin gu Dia
m'aoibhnais agus m'aitis; agus air a chlarſaich bheir mi buidh-
eachas duit, O Dhe, mo Dhia.
5 C'arson tha thu cho tuirſeach, o m'anam, agus c'arſon
tha thu cho mhi-ſhuaimhneach an taobh a ſtigh dhiom ?

6 O cuir t' earbſa an Dia; oir bheir mi taing dha fathaſt, 'n ti a ſe cobhair mo ghnuiſe, agus mo Dhia.

---

## URNUIGH MHAIDNE.

Latha ix.

Salm xliv. *Deus, auribus*

CHuala ſinn ler cluaſa, O Dhia, dhinnis ar 'n aithriche dhuinn; ciod a rinn thu na' n amſa O ſhean.

2 Cia mar dhiomain thu mach na cinnich le'd' laimh, agus a ſhuithich thu iadsan a ſteach; cia mar ſgrios thu na cinnich, agus a thilg thu mach iad.

3 Oir cha d' fhuair iad ſeilbh ſan tir le n claidhe fein; ni mo be an gairdean fein a chuidich iad.

4 Ach do lamh dheas, agus do ghairdean, agus ſolus do ghnuiſe; chean gu m robh do dheadh-ghean riu.

5 S'tu mo righ, O Dhe; cuir cobhair gu Iacob.

6 Leatſa cuiridh ſinn bun-oſcionn ar naimhde; agus ann a'd 'ainm ſaltraidh ſin fodha 'n dream tha 'g eiridh ſuas nar aghaidh.

7 Oir cha n earb mi a m'bhodha; cha 'n e mo chlaidhe ni cobhair orm.

8 Ach s'tus a ſhabhalas ſinn o'r naimhde; agus a chuireas gu hamhladh iadsan aig am bheil fuath dhuinn.

9 Ni ſinn ar 'n uaill a Dia re fad an latha; agus molaidh ſinn tainm gu ſiorruidh.

10 Ach tha thu nois fad as, agus a cuir amhladh oirne; cha'n'eil thu dol amach le'r 'narmailte.

11 Tha thutoirt oirn 'ur cul a thionda ri ar naimhde; ionnas gu m bheil iadsan tha toirt fuath dhuinn, a creachadh ar maoin.

12 Tha thu ceaducha dhuinn a bhi air ar 'n ithe ſuas mar chaoirich; agus ſgap thu ſinn am meaſg nan cinneach.

13 Tha thu reice do ſhluaidh airſon neo ni; agus cha' n'eil thu gabhail airgid air an ſon.

14 Tha thu toirt oirn a bhi air ar cronucha le'r coimhearnaich; s a bhi na'r n'aobhar ghaire, agus n'ar cuis mhagaidh dhoibh ſin tha-man cuairt duinn.

15 Tha

15 Tha thu gar deanamh nar leith fhocal a measg nan cin-
neach ; agus gu bheil an sluagh a crathagh an cinn rinn.
16 Tha m'amhladh am lathair gach latha ; agus dh'fholuich
nairè mo ghnuis mi ;
17 Air son guth an fhir toilbheum agusbh lasbheum ; airson
an namhaid agus an dioltuich.
18 Agus ged tha so uile air teachd oirn, gidheadh cha' n'eil
sinn dearmadadh ortsa ; na gar giulan fein daoirbh an a'd
'chumhnante.
19 Cha' 'neil ar cridhe a pille air ais ; na ar ceuma a dol as
do shlighe ;
20 Cha' n'eil, nuair a bhuail thu sinn an aite dhragoin ; agus
a dh'fholuich thu sinn le sgail a bhais.
21 Ma dhearmad sinn ainm ar Dia, agus ar lamh an a chu-
mail suas ri Dia coimheach ; nach rannsuich Dia amach e ? oir
'ſ aithne dha fos dhiamhaireachd a chridhe.
22 Air do sgasa fos tha sinn air ar marbha re fad an latha ;
agus air ar meas mar chaoirich air an ordùcha gu bhi cosgairt.
23 Eirich, a Thighearn, c'arson tha thu cadul ; mosgail, a-
gus na bi air astar uain gu brath.
24 C'arson a dh'fholuicheas tu do ghnuis agus a dhearmadas
tu ar truaighe 's ar trioblaid ?
25 Oir tha ar n'anam air a thoirt iosal, iodhoin chum an
dusluich ; tha ar bru air leantuin ris an uir
26 Eirich, agus dean cobhair oirn ; agus fuasgail oirn air sga
do throcair.

Salm xlv. *Eructavit cor meum.*

THA mo cridhe a deachda deadh chuis ; tha mi labhairt mu
na nithe a rinn mi d'on righ.
2 Tha mo theanga ealanta : mar pheann deadh chleirich.
3 S tu iosmaisiche na clann daoine ; tha do bhile lan grais,
cheann gan bheannuich Dia thu gu brath.
4 Criosruich thu fein led' chlaidhe air do leise, O thus 's ro
chumhachdaiche ; a reir t'onoir s do mhor chliu.
5 Gum bithidh deadh shoirbheas agadsa le tonair ; marcuich air
t'aighaidh airson guth na firinn, a chiuinis, agus na sireantachd ;
agus teagaisigdh do lamh dheas duit nithe uabhasach,
6 Tha do shaide ro gheur, agus bithidh 'n sluagh air an
ceannsucha dhuit ; codhoin sa mheadhon a measg naimhde an
Righ.

7 Mairidh do chathair, O Dhe, gu fiorruidh ; 'ſlat ſhuaicheantais cheart ſlat ſhuaicheantais do righeachd.

8 Thug thu gradh do 'f hireantachd, agus fuath do eaceart ; uime ſin rin Dia, iodhcin do Dhiaſa, d'unge le ola aoibhneis oſcionn do chompanich.

9 Tha do' taodach boladh mirr, alos, agus caſia ; as na luchirtibh ibhri leis an d' rinn iad thuſa ait.

10 Bha nigheanna righre ameaſg do mhnaithean onarach ; air do laimh dheis ſheas a bhanrigh ann an truſgan oir, air oibreacha man cuairt le dathun eag-ſamhla.

11 Eiſd o nighean, agus thoir fanear ; crom do chluas, dichuimhnich fos do ſhluagh fein, agus tigh t'athair.

12 Mar ſin bithidh tlachd aig an righ ann a'd' ſgeimh ; cir 'ſe an Tighearna do Dhia e, agus dean thuſa adhra dha.

13 Agus bith nigheana Thire 'n ſin le tiodhlach ; mar'na daoine beartach meaſg an t'fluaidh ni iad an gearan a d lathair.

14 Tha nighean an righ uile glormhor an taobh a ſtigh ; tha h'aodach do or oibrichte.

15 Bheirear i dhionnſuidh 'n righ ann an ſgeuducha a dh' obair ſnathaide bithidh na maighdeana 's ban chompanich dhi a cumail cuideachd rithe, agus bheirear a'd' ionnſuidhſe iad.

16 Le aiteas agus aoibhneas bheirear ann iad ; agus theid iad a ſtidh ann an luchuirt an righ.

17 Ann an aite t'aithrichean bi agad clann ; d'am feud thu prionſachan a Dheanamh ann ſgach tir.

18 Cuimhnuichidh mi t'ainm o aon linn gu linne eile ; uime ſin bheir an ſluagh taing dhuit, ſaoghal gun chrich.

## Salm xlvi. *Deus noſter refugium.*

1 'SE Dia ar neart agus ar dochas ; cobhair ro dheas ann an trioblaid.

2 Uime ſin cha bhi eagal oirn ge d' ghluais an talamh ; agus ge d' ghiulainear na cnoic gu meadhon na fairge.

3 Ge d' bheuchd agus ge d' att a huiſgeacha ; agus ge d' chrithich na beannta le an doinion.

4 Ni aibhnichean a tuille chathair Dhia ait ; ionad naomha pailluin an ti 's ro airde.

5 Tha Dia n'a meadhon, uime ſin cha athraichear i ; ni Dia cobhair oirre, agus ſin gu ro mhoch.

6 Tha na cinnich deanamh moran uaighnaich, agus tha na righeachda

righeachda air dufga; ach dh' fhoillfich Dia a ghuth, agus
leaghaidh 'n talamh as.
7 Tha Tighearna nan fluagh maille rinne; 's e Dia Jacob
ar tearmunn.
8 O thigibh an fo, agus faicibh oibre an Tighearn; ciod an
fgrios a thug e air an talamh.
9 Tha e toirt air a chogadh fgur ann fan t'faoghal uile; tha
e brifeadh a bhodha, agus a fpealga na fleadha na bloide, agus a
lofga na 'n carbad fan teine.
10 Bi famhach ma feadh, agus aithniche gur mife Dia; bith-
idh mi air m' arducha a meafg nan cinneach, agus bithidh mi
air m' arduch' air an talamh.
11 Tha Tighearna nan fluagh maille rinne; 's e Dia Jacob
ar tearmunn.

## URNUIGH FHEASGAIR.

Salm xlvii. *Omines gentes, plaudite.*

O Buailibh 'ur bafaibh ri cheile, a fhluagh gu leir; O fein-
nibh do 'n Tighearna le guth binn-cheol.
2 Oir tha 'n Tighearn ard, agus na chuis eagail; 'fe an Righ
mor air an talamh uile.
3 Ceannfuichidh e 'n fluagh futhuin agus na cinnich fo ar
cafan.
4 Roghnuichidh e mach oighreachd dhuinn; iodhoin oigh-
reachd Jacob, da n tug e gradh.
5 Chaidh Dia fuas le fuaim fhubhach; agus an Tighearna le
fuaim trompaid.
6 O feinnibh moladh, feinnibh moladh d'ar Dia; O feinnibh
moladh, feinnibh moladh d'ar righne.
7 Oir fe Dia Righ an talmhain uile; feinnibh moladh le
tuigfe.
8 Tha Dia a' riaghluch os'cionn nan cinneach; tha Dia na
fhuidhe na ionad naomh.
9 Tha prionnfachan an t'fluaigh air dluthacha ri fluagh Dia
Abraham: oir tha Dia, a tha air arducha gu harda, a dionadh an
talmhain, mar gu 'm b'ann le fge,

Salm xlviii. *Magnus Dominus.*

1 SMOR an Tighearn, agus 's airidh e bhi air a mholadh gu hard; ann an cathair ar De'ne, iodhoin air a thulaich naomha.

2 'S ionad maiseach tuluich Shion, agus aoibhneas an talmhain gu hiomlan; air an taobh ma thuath tha cathair an Righ mhoir na laidhe; tha Dia deadh aithnichte ann a luchuintibh, mar thearmunn cinnteach.

3 Oir feuch, tha righre an talmhain air tional agus air siubhal seachad le cheile.

4 Ghabh iad ionadh a leithid a nithe fhaicin; ghabh iad iongantas, agus tha iad air an tilge sios gu grad.

5 Thainig eagal agus bron orra ann sin; mar air mnaoi ri saothair chloinne.

6 Brisidh tu loingeas a chuain le gaoith an ear.

7 A reir mar a chuala sinn, mar sin chunnaic sinn ann an cathair Tighearna nan sluagh, ann an cathair ar De; cumaidh 'n Tighearn suas i gu brath.

8 Tha sinne feithe ri d' chaoimhneas gradhach, O Dhia; ann am meadhon do theampuil.

9 O Dhe, a reir t'ainme, mar sin tha do mhola' gu crich an domhan; tha do lamh dheas lan fireantachd.

10 Deanadh beinn Shioin gairdeachas, agus bitheadh nighean Juda ait; air son do bhreitheanais.

11 Siubhail tiomchioll Shioin, agus imich mu 'n cuairt di; agus aireamh a turaite.

12 Beachduichidh gu geur air a babhuin, cuiribh suas a tighean; chum gu'n innis sibh dhoibhsin a thig nar deidh.

13 Oir se 'n Dia so ar Diane gu saoghal nan saoghal; bithidh e na fhear stiuraidh dhuinn gus an tig am bas.

Salm xlvix. *Audite hæc omnes.*

OEisdibh so, a shluaigh gu leir; thugadh fanear e le'r cluasa, sibhs uile tha chomhnuidh san domhan.

2 Ard agus iosal, beartach agus bochd; le cheile.

3 Labhraidh mo bheul air gliocas; agus smuainichidh mo chridhe air tuigse.

4 Aomaidh mi mo chluas ris a chosamlachd; agus feuchuidh mi mo chainnt dhorch air a chlarsaich.

5 Ciod

5 Ciod uime bhitheadh eagal orm ann an la na haingeachd; agus an 'nuair a dhiathas aingeachd mo ſhailte mu 'n cuairt domh.

6 Tha cuid aig earbs as am maoin; agus a deanamh uaill aſta fein ann an lionmhaireachd am beartais.

7 Ach cha 'n fheud duine a bhrathair fhuaſgla; na reiteadh a dheanamh ri Dia as a leith.

8 Oir choſt e tuille a dh' fhuaſgladh an anma; ionnas g m feum e ſin a leaga dheth gu ſiorruidh.

9 Seadh, ged fhaith e beatha fhada; agus ge nach fhaic e an uaigh.

10 Oir tha e faicin gu bheil daoine glice a fhaghail fa bais mar an ceudna, agus a dol a dhith le cheile; cho mhath ris an aineolach agus ris an amaideach, agus a fagail am beartais do chach.

11 Agus gidheadh tha iad am barrail gu mair an tigheanſa gu brath; agus gum buanuich an aiteacha comhnuidh o linn gu linn, agus tha iad aig ainmeacha an tire an deidh n'ainme fein.

12 Gidheadh, cha 'n fhuirich duine an onair; do bhrigh gum feudar a ſhamhlucha ris na hainmhidhean a theid gu dith; ſi ſo nan ſlighe.

13 Se ſo an amaideachdſa; agus molaidh an ſliochd am briathra.

14 Tha iad a laidhe an ifrinn mar chaoirich, tha am bas a cnamh orra, agus bithidh uachdranachd aig an fhirean thairis orra ann ſa mhaduin; caithidh am maiſe ſan uaigh o'n ionada comhnuidh.

15 Ach ſhaor Dia m' anam o ionad ifrinn; oir gabhaidh e fein mi.

16 Na bi thuſa fo eagal ged' nithear neach beartach; na ge d' theid gloir a thighe am mead.

17 Oir cha ghiulain e bheag air falbh leis, 'nuair a gheibh e bas; ni mo a leanas a ghreadhnachas e.

18 Oir am feadh a bha e beo, mheas e e fein na dhuine ſona; agus am feadh a ni thu gu maith dhuit fein labhraidh daoine gu maith umad.

19 Leanadh e linne aithriche; 's cha 'n fhaic e m' feaſt ſolus.

20 Duine ann an onair ach gun tuigſe; tha air a choimeas ris na hainmhidhean a theid gu dith.

## URNUIGH MHAIDNE.

Latha x.

Salm l. *Deus deorum.*

LAbhair an Tighearn, iodhoin an Dia 's ro airde; agus ghairm e 'n domhan, O eiridh na greine, gu a dol fudha.
2 Dh' fhoillficheadh Dia a Sion; ann an fgeimh iomlan.
3 Thig ar Dia, agus cha bhi e na thofd; theid teine loifg-
each roimhe, agus duifgear fuas doinion gharbh m' an cuairt
d'a.
4 Gairmidh e na neamha o'n airde; agus an talamh, chum
breith a thoirt air a fhluagh.
5 Tionailidh mo naoimh am ionnfuidh; a mhuintir ùd a
rinn cumhnanta rium le hiobairt.
6 Agus cuiridh na neamha an ceill fhireantachd; oir fe Dia
fein am breith.
7 Eifdibh, O mo fhluagh, agus labhraidh mi; bheir mi fein
dearbha a taghaidh, O Ifrael; oir 's mife Dia, iodhoin do
Dhiafa.
8 Cha chronuich mi thu air fon tiobairte, na airfon do tha-
bhartais loifgte; chean nach robh iad a ghna am fhiadhnais.
9 Cha gabh mi tarbh as do thigh; na boc gaibhre as do
chro.
10 Oir 's leamfa uile bheathaiche na fridhe; agus mar fin 's
leam an fpreidh air mhile cnoc.
11 'S aithne dhomhfa gach eunlaith air na beannta; agus
tha na beathaiche fiadhaich ann am fhealla.
12 Ma bhitheas ocras orm, cha 'n innis mi dhuitfe e; oir 's
leams an domhan gu leir, agus na huile ni th'ann.
13 'M bheil thus am barail gu 'n ith mife feoil tharbh; agus
gu 'n ol mi fuil ghabhar?
14 Tairg do 'n Tighearn breithbuidheachas; agus ioc do
mhoidean do 'n ti 's airde.
15 Agus gair ormfa an am trioblaid; mar fin cluinidh mi
thu, agus bheir thu moladh dhomh.

A'h

16 Ach ris an ain-diaghaidh thuirt Dia ; c'arſon tha thu ſear-
monacha mo laghſa agus a gabhail mo chumhnanta a'd' bheul.
17 'Nuair tha fuath agad a bhith air t'ath-leaſuchadh ; agus
a thilg thu mo bhriathra air do chulthaobh ?
18 'Nuair chunuaic thu gadaiche, dhaontaich thu leis ; agus
bha thu t' fhear copairt le luchd an adhaltranais.
19 Cheaduich thu do'd bheul aingeachd a labhairt ; agus led'
theangaidh chuir thu mach ceilg.
20 Shuidh thu agus labhair thu 'naghaidh do bhrathar ; ſeadh,
agus thug thu tiobheum do mhac do mhathar.
21 Rinn thu na nithe ſin, agus bha mis am thoſd, agus ſmuai-
nich thu gu haingidh, gum bheil miſe direach mar thu fein ;
ach cronuichidh miſe thu, agus cuiridh mi a'd lathair na nithe
a rinn thu.
22 O thugadh ſo fan ear, ſibhſe tha dearmad Dhia ; 'n teagal
gu 'n ſpion mis air falbh ſibh, 'ſnach bi a haon ann a ni fuaſgla'
oirbh.
23 Co air a bith a bheir buidheachas agus moladh dhomhſa,
tha e cuir onair orm ; agus dhaſan a dh'orduicheas a beatha
air choir, feuchaidh miſe ſlainte Dhe.

Salm li. *Miſerere mei Deus.*

DEan trocair orm, O Dhe, a reir do mhor mhaitheis ; a reir
lionmhaireachd do throcaire, duth as mo lochda.
2 Ionlaid mi gu glan o m'aingeachd ; agus glan mi o' m
pheaca.
3 Oir tha mi 'g aideacha mo choireana agus tha mo pheaca a
ghna am fhia'nais.
4 A' taghaidhſe amhain pheacaich mi, agus rinn mi 'n tolc ſo
ann a'd' ſhealla ; chum gu 'm bithe tu air t'fhireanacha ann a'd'
bhriathra, agus glan 'nuair bheirte breith ort.
5 Feuch, bha mi air mo chumadh an aingeachd ; agus ann
am peaca thorruiche mo mhathair orm.
6 Ach feuch, iarruidh tu firinn an leith a ſtigh ; agus bheir
thu orm gu 'n tuig mi gliocas gu huaigneach.
7 Glanaidh tu mi le hiſop, agus bithidh mi glan ; ni thu
m'ionlad, agus bithidh mi ni ſgile na ſneachda.
8 Bheir thu orm gu 'n cluinn mi mu aoibhneas agus aiteas ;
chum gu 'n dean na cnamhan a bhris thu gairdeachas.
9 Tionda do ghnuis o m' pheacaibh ; agus cuir as m'eacoire
gu leir.

10 Dean dhomh cridhe glan, O Dhia agus ath nuadhaich
fpiorad ceart an taobh a ftigh dhiom.
11 Na tilg o' d' lathair mi; agus na toir do fpiorad naomha
uam.
12 O thoir dhomh solas do chobhair aris; agus daingnich
mi led' fpiorad faor.
13 'N fin teagaifgidh mi do fhlighe do'n aingidh; agus iom-
paichear peacaire a d' ionnfidh.
14 Saor mi o chionta fala, O Dhia, thufa is Dia mo fhlainte
agus feinnidh mo theanga air t fhireantachd.
15 Fofgluidh tu mo bhile, O Thighearn, agus foillfichidh mo
bheul do mholadh.
16 Oir cha' n' eil thu 'giarruidh iobairt, no bheirinn duit i;
ach cha'n'eil thu gabhail tlachd ann an Ofraile loifgte.
17 Se 'n fpiorad tuirfeach iobairt Dhia; cridhe brift agus
bruite, cha dean thufa tair air O Dhia.
18 O bi fabhorach agus grafmhor do Shion; tog fuas ballach-
an Hierufaleim.
19 'N fin bithidh tu toilichte le iobairt fhireantachd, le ofraile
agus tabhartais loifgte; 'n fin tairgidh iad tairbh ogadh air t'altair.

Salm lii. *Quid gloriaris?*

THufa ain-tighearn, c'arfon tha thu ri uaill afad fein; gu
'm bheil thu a'd' urrain olc a dheanamh,
2 'Nuair tha maitheas Dhe; buanacha fathaft gach latha?
3 Tha do theanga a breunnacha aingeachd; agus le breugan
ni thu gearradh mar le healtuin gheur.
4 Ghradhuich thu eas-ionracas ni fmo na maitheas; agus a
labhairt bhreug ni fmo na 'n fhireantachd.
5 B'ionmhuin leat gach fhocal a labhairt a dheanadh cron O
thufa theanga bhreugach.
6 Uime fin ni Dia do fgrios am feaft; glacaidh e thu, agus
fpionaidh e thu as t'aite comhnuidh, agus bheir e do fhreamh a
tir nam beo.
7 Chi am firean fo fos, agus bithidh eagal air; agus ni e gaire
fochaid ris.
8 Feuch, fo an duine nach do ghabh Dia mar a neart; ach
a dhearb a lionmhoireachd a bheartais, agus a neartaich e fein
ann a aingeachd.
9 Air mo fhonfa, tha mi mar chrann ola uaine ann an tigh
Dhe:

Dhe : tha mo dhochas ann an caomh throcair Dhe a chaoidh nan cian.

10 Bheir mi buidheachas duit an comhnuidh airson an ni a rinn thu; agus cuiridh mi mo dhochas ann a'd' ainm, oir 's ro thaitneach le'd' naoimh e.

## URNUIGH FHEASGAIR.

### Salm liii. *Dixit insipiens.*

THUIRT an tamadan na chridhe : cha' n'eil Dia ann.

2 Tha iad truaillidh, agus air fas uabhara nan aingeachd: cha' n'eil a haon tha deanamh maith.

3 Sheall Dia 'nua s oneamha air chloinn nan daoine; dh' f haicin an robh neach ann a thuige, agus a dhiarradh an deidh Dhe.

4 Ach tha iad uile air dol a thaobh, tha iad gu leir air fas truaillidh; cha' n'eil fos neach ri maith, cha' n'eil a haon.

5 Nach 'eil iad gun cheil, tha deanamh aingeachd; 'g ithe suas mo shluaigh mar aran? cha do ghair iad air Dia.

6 Bha eagal orra san aite ann's nach robh eagal; oir bhris Dia cnamhan an neach a chuir seisde riut; chuir thu iad gu hamhla, cheann gu 'n drinn Dia tair orra.

7 O, nach robh slainte air a thoirt do Israeil a Sion; O nach fuasgladh an Tighearn a shluadh a brai'deanas!

8 'N sin dheana Iacob gairdeachas; agus bhitheadh Israeil fior ait.

### Salm liv. *Deus, in nomine.*

SAbhail mi, o Dhe, air sga tainme; agus diodhail mi ann a'd neart.

2 Cluinn m'urnuidh, O Dhe; agus eisd ri briathra mo bheoil.

3 Oir tha coigrich air eiridh am aghaidh; agus tha ain-tighearnan, aig nach 'eil Dia roimh an suile ag iarruidh an deidh m'anma.

4 Feuch, se Dia m'fhear cuidich; tha 'n Tighearna maille riusan tha cumail suas m'anma.

5 Iocaidh e olc do m' naimhde; sgrios thusa iad a'd' f hirinn.

6 Tabhartas cridhe saor bheir mi dhuit; agus molaidh mi t'ainm, O Thighearn, cheann gu bheil e cho tholasach.

7 Oir

7 Oir ſhaor e mi as mo thrioblaide gu leir; chunnaic mo
ſhuil a miann air mo naimhde.

Salm lv. *Exaudi, Deus.*

O Dhe, eiſd m'urnuidh, agus na foluich thu fein o m'iarrtas.
2 Thoir aire dhomh, agus cluinn mi; cia mar tha mi
ri bron ann am urnuidh, agus air mo chradh.
3 Tha ann amhad ag eidheach mar ſin, agus an tain-diaghaidh
teachd air aghaidh cho grad; tha iad ſuidhichte cho mhierunach
am aghaidh, 's gu bheil rompa caileigin a dh' olc a dheanamh
orm.
4 Tha mo chridhe mi ſhuaimhneach 'n taobh ſtigh dhiom;
agus thuit eagal a bhais orm.
5 Tha ogluichd agus ballchri' air teachd orm; agus rinn
uamhun gharbh mo ſhlugadh ſuas.
6 Agus thuirt mi, O nach raibh agam ſgiathan mar chol-
man; oir an ſin thcichin air falbh, agus bhithin aig fois.
7 Feuch, 'n ſin rachainn fad as; agus dh'f hanain ſan f ha-
ſach.
8 Dheanainn difir gu teiche; airſon na gaoithe agus an
doineann ghailleiche.
9 Sgrios an teangana, O Thighearna, agus ſgoill o cheile
iad; oir bheachduich mi eaſ-ionracas, agus ſtri ſa chathair.
10 Tha iad dol m'un cuairt do bhallachan a latha ſa dhoiche;
tha olc-fos agus bron ann a mheadhon.
11 Tha aingeachd a ſteach ann; cha' n'eil ceilg agus feall a
dol as a ſhraidean.
12 Oir cha namhaid f hollaiſeach a thug an eas-onair ſo
dhomh; oir na m b'e ghiulainin e.
13 Ni mo a b'e m'eas-caraid a rinn e fein a mhoracha am
aghaidh; oir nam be theagamh gum foluichin mi fein uaithe.
14 Ach be thuſa direach, mo chompanach; m'f hear-treori-
che, agus mo charaid dilis fein,
15 Ghabh ſin comhairle thaitneach le cheile; agus ghluais
ſinn an tigh Dhe mar chairdean.
16 Thigeadh am bas gu hoban orra, agus rachadh iad gu
healamh ſios a dh'ifrinn, oir tha aingeachd na 'n aite comhnuidh
agus nam meaſg.
17 Air mo ſhonſa gairidh mi air Dia; agus teaſairg 'n
Tighcarna mi.
18 Ni mi urnuidh mu f heaſgar, ſa mhaidin, agus mu
mheadhon

mheadhon latha, agus ſin gu bunailteach; agus cluinnidh e mo ghuth.

19 'S eiſin a ſhaor m'anam an ſith o'n chomhrag a bha am aghaidh; oir bha moran leam.

20 Seadh, iodhoin Dia, tha buan gu ſiorruidh, cluinnidh e mi, agus bheir e fios iad: oir cha phill iad, agus cha bhi eagal De orra.

21 Leag e lamhan air a mhead ſa tha 'n ſith ris; agus bhris e a chumhnanta.

22 Bha briathra a bheoil ni 's buige nan tim, 's cogadh na chridhe; bha bhriathra ni bu tiathaidh na ola, agus gidheadh, b' fhior chlaidhean iad.

23 O tilg t'eallach air an Tighearn, agus ni e t'altrum; agus cha 'n fhuiling e do'n fhirean tuiteam am feaſt.

24 Agus air an ſonſa; bheir thuſa, O Dhia, fios iad gu ſlochd na ſgrioſa.

25 Cha bhi na daoine iot-fhuileach agus cealgach beo leth an laithibh; gidheadh, bithidh m'earbſa anad, O Thighearn.

---

## URNUIGH MHAIDNE.

### Latha xi.

Salm lvi *Miſerere mei, Deus.*

BI trocaireach dhomh, O Dhe, oir tha duine dol m'un cuairt gu'm ſhlugadh; tha e cogadh gach latha, agus a cuir trioblaid orm.

2 Tha mo naimhde gach latha ſeolta gu'm ſhlugadh ſuas; oir tha iad lionmhar ata ri cogadh am aghaidh, O thus a thi 's ro airde.

3 Gidheadh, ged' tha eagal orm air uairibh; fathaſt tha m'earbſa annad.

4 Molaidh mi Dia, airſon fhocail; Dhearb mi an Dia, agus cha bith eagal orm ciod is urrain feoil a dheanamh dhomh.

5 Tha iad a gabhail m' fhocail am mearachd; cha dielbh iad ni air bith ach cron a dheanamh dhomh.

6 Tha iad uile a cumail cuideachd, agus gan cumail fein gu

dlu; agus a comhruchadh mo cheimeana, 'nuair tha iad re feall
fheithe airfon m'anama.
7 'N d' teid iad as airfon an aingeachd; tilgidh tufa fios iad
O Dhe, ann a'd' dhiumadh.
8 Tha thu 'g aireamh mo fheachrana, cuir mo dheoir ann
a'd' leabhar?
9 C'uin air bith a ghaireas mi ort, 'n fin bithidh mo naimhde
air an cuir gu teiche; fo is aithne dhomh; oir tha Dia air mo
thaobh.
10 Ann am focal De ni mi gairdeachas; agus ann am focal
an Tighearne gabhuidh mi co f hurtachd'
11 Seadh, chuir mi m'earbs ann an Dia; cha bhi eagal orm
ciod is urrain duine dheanamh orm.
12 Dhuitfe, O Dhia, iocaidh mi mo mhoidean; dhuitfe bheir
mi buidheachas.
13 Oir fhaor thu m'anam o' n bhas; agus mo chafan o thui-
team; chum gu 'n gluais mi am fia'nais De ann an folus nam
beo.

Salm lvii. *Miferere mei. Deus.*

BI trocaireach dhomh, O Dhia, bi trocaireach dhomh, oir
tha m'anam a 'g earbfa annad; agus fo fgaile do fgiatha
bithidh mo thearmunn gus am bi an ain-tighearnas fo thairis.
2 Gairidh mi ris an Dia 's ro airde; iodhoin ris an Dia a
choi' lionas a chuis ata agam an laimh.
3 Cuiridh e o neamha; agus tearnuidh e mi o achdmhafan
an f hir leis am b'aill m' ithe fuas.
4 Cuiridh Dia mach a throcair agus f hirinn; tha m'anam
am meafg leomhan.
5 Agus tha mi am laidhe iodhoin a'meafg clann daoine, tha
air an cuir nan teine; aig am bheil am fiacla na 'n fleaghan
's na 'n fai'dean, agus an teanga na chlaidhe geur.
6 Cuir fuas thu fein, O Dhe, of cionn na neamha; agus do
ghloir of cionn an talmhain uile.
7 Leag iad lion airfon mo chas; agus fhaltair iad fios m'an-
am; chladhaich iad flochd romham, agus tha iad fein air tuit-
eam an mheadhon.
8 Tha mo chridhe fuichte, O Dhe, tha mo chridhe fuichte;
feinnidh mi, agus bheir mi moladh.
9 Mofgail mo ghloir, mofgail a chruit agus a chlarfach;
mofglaidh mi fein gu fior mhoch.

10 Bheir mi buidheachas duit, O Thighearn, a meafg an t' fluaigh; agus feinnidh mi duit am meafg nan cinneach.
11 Oir tha mead do throcair a ruidheachd na neamha; agus t' f hirinn chum na neul.
12 Cuir fuas thu fein, O Dhia, of cionn na neamha, agus do ghloir of cion ann talmhain uile.

Salm lviii. *Si vere utique.*

AM bheil 'ur nintinne fuichte air fireantachd, O fibhs a chothionail; agus am bheil fibh toirt breith air an ni tha ceart, O fibhs a chloinn nan daoine?
2 Seadh, tha fibh a dealbh olc ann 'ur cridheachan air an talamh; agus tha 'ur lamhan ag oibreacha aingeachd.
3 Tha na hain-diaghidh daoirbh iodhoin o bhroinn am mathar; cho luath 'fa tha iad air am breith, theid iad air anradh, agus a labhairt bhreug.
4 Tha iad cho nimheil ri nimh nathrach, iodhoin mar an nathair nimh bhodhar tha druide a cluas;
5 Tha diulta eifteachd ri guth nan druithe; ge 'ta e ri druitheachd gu ro ghlic.
6 Bris am fiacla, O Dhe, ann am beul, buail cialaibh nan leomhan, O Thighearna; leaghaidh iad air falbh mar uifge tha ruith gu feamh, agus an uair a thilgeas iad an faighde, bitheadh iad air am fpionadh amach.
7 Caitheadh iad as mar fheilcheig, agus bitheadh iad mar thoradh an-abuich mnatha; agus na faice iad a ghrian.
8 Mu'm bi 'ur pota air an deanamh teith le droinnibh; mar fin deanadh corruich a chradh, direach mar ni tha amh,
9 Ni m'firean gairdeachas' nuair a chi e n dioghaltas; ionnlaididh e a chaf-cheuma ann am fuil an ain-diaghaidh.
10 Ionas gu 'n abair duine, gu diemhin tha duais do'n f hirean; gun teagamh tha Dia ann a bheir breith air an talamh.

## URNUIGH FHEASCAIR.

Salm lix. *Eripe me de inimicis*

FUASGA L mi o' m naimhde, O Dhe; dion mi uatha fan; tha 'g eiridh fuas am aghaidh.

2 O ſaor mi o luchd deanamh na haingeachd ; agus ſaor mi o na daoine iot-f huileach.

3 Oir feuch, tha iad a feall f heithe airſon m'anama ; tha na daoine treine air cruinneachadh a'm' aghaidh gun cron na caoire air bith ann'amſa, O Thighearn.

4 Tha iad a ruidh agus ga' nullucha fein gun mo chaoire ; eirich thuſa uime ſin gu'm chuideacha, agus thoir fanear.

5 Seas ſuas, O Thighearna Dhia nan ſluagh, thuſa Dhe Iſrael, a dh' f hiosrucha nan cinneach gu leir ; agus na bi trocairich dhoibhſan ata ciöntach o aingeachd mhioruinach.

6 Tha iad a dol air'n ais agus air'n aghaidh ſan f heaſgar ; tha iad ri tathunn mar mhada, agus a ruidh m'un cuairt feadh a bhaile.

7 Feuch, tha iad a labhairt le 'm beul, agus tha claidhean nam bilidh ; oir co chluineas ?

8 Ach bithidh iad mar cuis f hocaïd agadſa O Thighearn, agus ni thu gaire fanaid ris na cinnich gu leir.

9 San a' d' chomaine tha mi airſon mo neart ; oir s'tu Dhe mo thearmunn.

10 Tha Dia a nochda dhomſa a mhaitheas gu pailt ; agus leigidh Dia dhomh mo mhiann f haicin air mo naimhde.

11 Na marbh iad 'n teagal gu 'n nichuimhnich mo phobul i ; ach ſgaoil am fad iad am meaſg an t'ſluaigh, agus cuir ſios iad, O Thighearna 'ar didean.

12 Airſon peaca am beoil, agus airſon briathra am bilibh, bithidh iad air an glacadh nan ardan ; agus c'ar ſon, tha an ſearmonacha air mallucha agus breugan.

13 Caith iad ann a'd' chorruich, caith iad, chum gu 'n teid iad gu dith ; agus gum bi ſios aca gur e Dia tha riaghla an Iacob, agus gu criochaibh an domhain.

14 Agus pillidh iad mu f heaſgar ; a donnailich mar mhada, agus theid iad m'un cuairt do'n bhaile.

15 Ruithidh iad an ſo sa 'n ſiu air ſon bithe ; agus bithidh iad ri talach mar faith iad an ſath.

16 Air mo ſhonſa, ſeinnidh mi air do chumhachd, agus molaidh mi do throcair gu tra ſa mhaduin ; oir s'tu bu tearmunn agus didean domh ann an latha mo thrioblaid.

17 Dhuitſe, O mo neart, ni mi ceol ; oir s'tuſa, O Dhe, mo thearmunn, agus mo Dhia trocaireach.

Salm

## Salm lx. *Deus, repulisti nos.*

O DHE, thilg thu ſinne mach, agus ſgap thu ſinn am ſad; bha thu fos diumach, O pill rinne aris.

2 Chuir thu 'n tir air udull, agus ſgaoil thu i; leighis a creuchda, oir tha i a critheacha.

3 Nochduidh thu nithe cuddhromach do d pobul; thug thu dhuinn deoch do dh' fhion marbhtach.

4 Thug thu comhradh air ſon a mheud 's air am bheil t' eagal: chum gu 'n dean iad buaidh chaiream air ſon na firinn.

5 Uime ſin bha do mhuintir ionmhuin air an ſaoradh; cuiduich mi le d' laimh dheis, agus cluinn mi.

6 Labhair Dia na naomhachd, ni mi gairdeachas agus roinnidh mi Sichem; agus toimhſidh mi mach gleann ſucot.

7 'S leam Gilead, agus 's leam Manaſeh; ſe Ephraim fos neart mo chinn, 'se Judah 'm fhear tabhairt lagha.

8 'Se Moab mo phoit ionnlaid, thairis air Edom tilgidh mi mach mo brog; Philiſtia, bi thuſa ait aſamſa.

9 Co a threoricheas mi do 'n chaithair laidir; co bheir mi dhionnſuidh Edoim?

10 Nach do thilg thu amach ſinn, O Dhe; nach teid thu O Dhe, amach le ar 'n armailte?

11 O bi thus a'd' chobhair dhuinn ann an trioblaid; oir 's diamhain cobhair duine.

12 Tre Dhia ni ſinne gniomhara mor; oir 's eiſin ſhaltras ſios ar naimhde.

## Salm lxi. *Exaudi, Deus.*

CLUINN m' eidheach, O Dhe; thoir eiſteachd do m' urnuigh.

2 O chriocha an talmhain gairidh mi ort; 'nuair tha mo chridhe ann an tuirſe.

3 O cuir ſuas mi air a charaig is airde na mi-fein; oir ſtu bu dochas agus turaid laidir domh an aghaidh an namhaid.

4 Gabhaidh mi comhnuidh ann a'd' phaillain am feaſt; agus bithidh m' earbſa fo dhubhar do ſgiatha.

5 Oir chual thus, O Thighearn, m' iarrtais; agus thug thu oighreachd dhoibh ſud air am bheil eagal t'ainme.

6 Deonuichidh

6 Deonuichidh tu do'n Righ beatha fhada; gu mair a bhliadhna air feadh gach uile linne.

7 Gabhuidh e comhnuidh 'm fianis De gu brath; O umhluich do throcair agus t' fhireantachd ghradhach, chum gu 'n tearuin iad e.

8 Mar ſin bheir mi moladh do tainm a ghna; chum gu 'n coilion mi mo mhoidean gach latha.

---

## URNUIGH MHAIDNE.

### Latha xii.

Salm lxii. *Nonne Dea?*

THA m' anam gu fireanach a feithe a ghna air Dia; oir ſan uaithe tha mo ſhlaint a teachd.

2 S'e gu deimhin mo neart agus mo ſhlainte; ſe mo dhidain, ionnas nach tuit mi gu mor.

3 Cia fad dhealbhas ſibh olc an aghaidh na huile duine; bithidh ſibh air 'ur marbhadh na huile h aon agaibh, ſeadh mar bhalla air chrith bithidh ſibh, agus mar fhal bhriſte.

4 Cha deilbh iad nith air bith, ach amhain cia mar tilg iad ſios an neach a dharduicheas Dia; tha 'n tlachd ann am breugan, tha iad a toirt briathra matha le 'm beul, ach mallucha le 'n cridhe.

5 Gidheadh, m' anam, feith thus a ghna ri Dia; oir tha mo dhochas ann.

6 'S e gu fireanach mo neart agus mo ſhlainte; 's e mo dhidean ionnas nach tuit mi.

7 'Sann an Dia tha mo ſhlaint agus mo ghloir; caraig mo ſpionnadh, agus ann an Dia tha m' earbſa.

8 O cuiridh 'ur 'n earbs ann a ghna, ſibhſe ſhluagh; doirtibh mach 'ur cridheacha na lathar, oir ſe Dia ar dochas.

9 Air ſon cloinn daoine, cha 'n 'eil iad ach na diamhanas; tha cloinn nan daoine mealtach air a mheidh tomhais, tha iad gu hiomlan ni s ea-truime na diamhanas fein.

10 O na hearbuidh an eacoir agus an reubain, na tugaibh ſibh fein gu diamhanas, ma dh'f haſas beartas, na ſuichidh 'ur cridhe orra.

11 Labhair Dia aon uair, agus da uair chuala mi ſin: gum
buin cumhachd do'n Tighearn.
12 Agus gu m' bheil thuſa, a Thighearna, trocaireach; oir
bheir thu duais do gach duine a reir a ghniomh.

Salm lxiii. *Deus, Deus meus.*

O Dhia, s'tu mo Dhia; iarraidh mi thu gu moch.
2 Tha iota air m' anam air do ſhon, tha 'm f heoil fos
a' gabhail fadail aſad; ann tir thirim fhas far nach 'eil uiſge ſam
bith.
3 Mar ſo ſheall mi air do ſhon ann an naomhachd; chum
gum faicin do chumhachd agus do ghloir.
4 Oir 's fearr do chaoimhneas gradhach na beatha fein; bheir
mo bhile moladh dhuit.
5 Cho f had ſa 's beo mi arduighe mi thu air an doidh ſo;
agus togaidh mi ſuas mo lamhan ann a'd' ainm.
6 Bithidh m' anam air a ſhaſacha mar gum b' ann le ſmior
agus le ſail; 'n uair a mholas mo bheul thu le bilibh aoibh-
neach.
7 Nach do chuimhnich mi ort ann am leaba; agus nach do
ſmuainich mi ort am dhuiſg?
8 Cheann gu 'n robh thu t' f hear cuidich dhomh; uime ſin
ni mi gairdeachas fo ſgaile do ſgiathan.
9 Tha m' anam an crocha ort; chum do laimh dheas ſuas
mi.
10 Iadſan fos tha 'g iarruidh dochun m' anama; theid iad fo
'n talamh.
11 Tuiteadh iad air faobhar a chlaidhe; chum gu m bi iad
nan cuibhrionn do na ſionnucha.
12 Ach ni 'n righ gairdeachas ann Dia; bithidh iadſan fos
a mhionnucheas leiſin, air a moladh; oir bithidh beul na muin
tir a labhras breugan air an druide.

Salm lxiv. *Exaudi, Deus.*

CLuinn mo ghuth, O Dhe, ann an urnuidh; tearuin m' a-
nam o eagal an namhaid.
2 Foluich mi o co-thional uabharaich; agus o ionnſuidh
mhiliteach nan aingidh.
3 A gheuruich an teanga mar chlaidh; agus a thilg amach
an ſai'de, iodhoin briathra ſearbh.

4 Chum

4 Chum gu 'n tilg iad an uaigneas air an neach tha cothrumach; buailidh iad e gu grad, agus cha bhi eagal orra.

5 Tha iad a gabhail misnich san olc; agus a cainnt na measg fein, cia mar leagas iad lion, agus ag radh, nach fhaic duine air bith iad.

6 Tha iad a breunnach aingeachd, agus ga chleachda; an ni sin shoiluiche iad eatorra fein, na huile dhuine an doimhne a chridh.

7 Ach tilgidh Dia gu grad orra le saithead luath; gu 'm bi iad air an lota.

8 Seadh, bheir an teanga fein orra tuiteam; ionnas gu 'n dean gach neach a chi iad, gaire fanaid riu.

9 Agus their na huile dhuine a chi iad, so a rinn Dia; oir tuigidh iad gur i so t' obairse.

10 Ni m firean gairdeachas sanTighearna, agus cuiridh e earbsa ann; agus bithidh iadsa uile ait, aig am bheil cridhe sior.

## URNUIGH FHEASGAIR.

Salm lxv. *Te decet hymnus.*

THA thusa, O Dhe, air do mholadh an Sion; agus dhuitsa bithidh a mhoid air a coiliana ann an Hierusalem.

2 Thusa a chluinneas an urnuidh, a' d' ionnsuidh thig gach uile fheoil.

3 Tha mo mhi-gniomhara air faghail buaidh am aghaidh; O bi thusa trocaireach da 'r peacana

4 'Sbeannuicht' an duine a thaghar leatsa, agus a ghabhas tu a t ionnsuidh; gabhaidh e comhnuidh a'd' chuirt, agus bithidh e sasuichte le solaisibh do thighe, iodhoin do theampuil naomha.

5 Foillsichidh tu dhuinn nithe iongantach ann a'd' fhireantachd, O Dhia ar slainte; 's tu dochas uile chriocha an talmhain, agus na muintir tha comhnuidh 'sa chuan mhor.

6 N' ti a dhaingneas na beannta le a neart; agus tha air a chriosra tiomchioll le cumhachd.

7 A chuireas na tholl Onfha a chuain; agus farum a thonn, agus boille an 't sluaigh.

8 Bithidh iadsa fos tha chomhnuidh 'an iomalaibh an talmhain, fo eagal le d' chomhara; 's tu tha toirt air dol amach na maidne agus an fheasgair do mholadh.

9 Tha thu fiofreacha an talmhain, agus ga bheannucha ; tha
thu ga dheanamh ro phailt.
10 Tha abhuinn De lan uiſge ; tha thu 'g uimhlucha an ar-
bhair, oir mar ſin tha thu deaſucha air ſon an talmhain.
11 Tha thu 'g uiſgeacha a heamairin, tha thu cuir fraſachd
ann a glinn bheaga ; tha thu ga taiſeacha le braona an uiſge, a-
gus a beannucha a toraidh.
12 Tha thu cruna na bliadhna le d' mhaitheas ; agus tha do
neoil a ſile reamhrachd.
13 Silidh iad air ionada comhnuidh 'n f haſaich ; agus ni na
cnoic bheaga gairdeachas air gach taobh.
14 Bithidh na mainnire lan chaorach ; ſeaſaidh na glinn fos
cho tiudh le liarbhar, 's gu 'n dean iad gaire agus ceol.

## Salm lxvi. *Jubilate Deo.*

O Bithidh aoibhneach ann an Dia a dhuchana uile ; ſeinnibh
moladh do onair ainm ſin, thugaibh air a mhola a bhi
glormhor.
2 Abraidh ri Dia, O cia iongantach thu ann a'd' oibre ; tre
mhead do chumhachd gheibhear do naimhde na 'm breugaire
dhuit.
3 Oir ni 'n ſaoghal gu leir aodhradh dhuit ; ni e ceol duit, a-
gus molaidh e tainm.
4 O thigibh 'n ſo agus faicibh oibre Dhe ; cia iongantach a
tha e na dheanadas do chlann nan daoine !
5 Thionda e 'n cuan gu talamh tirim ; gus an deach iad tre
'n uiſge air an cois, 'n ſin rinn ſinne gairdeachas uime ſiu.
6 Tha e riaghlacha' le chumhachd gu ſiorruidh. tha ſhuilean
a faicin an tſluaigh ; agus cha 'nurra a mhead s nach creid, iad
fein arducha.
7 O molaibh ar Dia, ſibhs a ſhluagh ; agus thugaibh air
guth a mholadh a bhi ghlormhor.
8 'N ti tha cumail ar n'anma ann am beatha ; ſ nach 'cil a
ceaducha' do'r caſan ſleamhuu ha.
9 Oir dhearbh thuſa ſinn, O Dhe, ; dhearbh thu fos ſinn,
mar dhearbhar airgid.
10 Thug thu ſinne ſan ribe ; agus leag thu trioblaid air ar
leaſraidh.
11 Cheaduich thu do dhaoine marcach thair ar cinn ;
chaidh ſinn tre theinne agus uiſge, agus thug thu mach ſinn gu
aite ſaibhir.

12 Theid mi dh' ionnfuidh do thighe le tabhartais loifgt ; agus iocaidh mi dhuit mo mhoidean, a gheall mi le 'm bhile, f a labhair mi le 'm bheul, nuair bha mi 'n trioblaid.

13 Tairgidh mi dhuit iobairt loifgte reamhar, le tuis reitheachan ; tairgidh mi tairbh agus gabhair.

14 O thigibh ann fo, agus eifdibh, fibhfe uile air am bheil eagal De ; agus innfidh mi dhuibh ciod a rinn e air fon m' anam.

15 Ghair mi air le'm bheul ; agus thug mi moladh dha le m theangaidh.

16 Ma dhaomas mi gu haingeachd le m' chridhe ; cha cluinn an Tighearna mi.

17 Ach chuala Dia mi ; agus thug e fanear guth m' urnuidh.

18 Moladh do Dhia, nach do thilg amach m'urnuidh ; f nach do thonda throcair uam.

Salm lxvii. *Deus misereatur.*

GU rabh Dhia bi trocaireach dhuinn, agus gu'n beannuich e finn : agus gu'n taifbeineadh e dhuinn folus e ghnuife, agus gu'n deanadh e trocair oirn.

2 Chum gu 'm bi do fhlighe aithnichte air an thalamh ; do fhlainte fholafach a meafg nan uile chinneach.

3 Moladh an pobul thu, O Dhe ; feadh, moladh an pobul uile thu.

4 O deana na cinnich gairdeachas agus bithidh iad ait ; oir bheir thu breith air an tfluagh gu ceart, agus riaghlaidh tu na cinnich air thalamh.

5 Moladh an pobul thu, O Dhe ; moladh an pobul uile thu.

6 'N fin bheir an talamh mach a toradh ; agus bheir Dia, iodhoin ar Diane dhuinn a bheannucha.

7 Beannuchidh Dia finn ; agus bithidh eagul fan air criochaibh an t faoghail uile.

URNUIGH

## URNUIGH MHAIDNE.

### Latha xiii.

Salm lxviii. *Exurgat Deus.*

EIreadh Dia, agus bithe a naimhde air an ſgapa; teiche
iadſan fos roimh, a tha toirt fuath dha.
2 Mar a ſgaoileas an ceo, mar ſin ni thu 'n iomain air falbh;
agus mar a leaghas ceir ris an teine, mar ſin theid an taindiagh-
aidh gu di am fianais Dhia.
3 Ach bith am firean ait, agus deana e gairdeachas an lath-
air Dhia; bithe iad fos ſubhach agus aoibhneach.
4 O ſinnibh do Dhia, agus ſinnibh mola d'a ainm; arduich-
idh eiſin tha marcach air na flaitheas, mar gum b'ann air each;
molaidh e na ainm IAH, agus deanadh gairdeachas na lathair.
5 'S athair e do 'n dileachdan, agus tha e diona' cuis na ban-
traich; iodhoin Dia na ionad comhnuidh naomha
6 'Se an Dia bheir air daoine bhi dh'aon intinn ann an tigh,
agus a bheir na priofanaich a ſas; ach a leagas leis a mhuintir
luainach fuirich ann an gainne.
7 O Dhe, 'nuair chaidh thu mach roimh an tſluadh; nuair
chaidh thu tre an fhaſaich.
8 Chrithich an talamh, agus thuit na neamha aig fia'nais
Dhia; iodhoin mar ghluais Sinai ag fiadhnais De, 'n ti 's e
Dia Iſraeil.
9 Chuir thuſa, O Dhe, uiſge graſmhor air t'oighreachd fein;
agus dha thuruich thu i 'nuair a bha i ſgith.
10 Gabhaidh do cho thional comhnuidh innte; oir dh' umh-
luich thuſa a'd' mhaitheas, O Dhe air ſon nam bochd.
11 Thug an Tighearn am focal; 's bu mhor cuideachd nan
ſearmainiche.
12 Theich righre le 'n armailte, agus mhille iad; agus roinn
muintir an teaghluich a chreach.
13 Ge d' laidh ſibh a meaſg na m pota, gidheadh bithidh
ſibh mar ſgiathan a chalmain; tha air ſgeudaichadh le ſgiathan
airgid, agus a hitean mar or.
14 'Nuair a ſgap an tuile chumhachdach righre air an ſga;
n ſin bha iad cho geal ri ſneachd air ſalmon·

15 Mar thulaich Bhafan, mar fin tha tulaich Dhe; iodhain
tulaich arda, mar thulaich Bhafan.
16 C'arfon a chlifgis fibhfe a thulaich arda? fi fo tulaich Dhe
ann s'na thoilich e comhnuidh ghabhail; feadh, comhnuichidh
'n Tighearn innte gu fiorruidh.
17 Tha carbaid Dhe nam fichiod mile, iodhoin mile a dh'ain-
gle; agus tha 'n Tighearna nam meafg, mar an ionad naomha
Shinai.
18 Chaidh thu fuas gu harda, thug thu bruid am braighdea-
nas, agus fhuair thu tiolaca do dhaoine; feadh, iodhoin do d'
naimhde, chum gu 'n gabhadh an Tighearna Dia comhnuidh
na meafg.
19 Gu 'n robh Dia air a mhola' gach latha; iodhoin an Dia
a ni cobhair oirne, agus tha doita' a fhochaire oirn.
20 Se ar Dia, iodhoin an Dia o m bheil flainte a teachd;
fe Dia an Tighearna, leis an teid finn as on bhas.
21 Lotaidh Dia ceann a naimhde; agus claigin greanach an
neach tha dol air aghaidh a ghna na aingeachd.
22 Thuirt an Tighearn, bheir mi mo pobul air ais, mar a
rinn mi o Bhafan; bheir mi air ais mo mhuintir fein, mar a
rinn mi uaireigin o dhoimhne na fairgc.
23 Gu 'm bi do chas air a tuma ann am fuil do naimhde;
agus gum bi tcanga do mhadraidh dearg leis an ni cheudna.
24 Smath a chithear, O Dhe, cia mar fhiubhlas thu; cia mar
fhiubhlas tu mo Dhia agus mo Righ ann fan t fanctuari.
25 Theid luchd feinn air thoifeach bithidh luchd inneail ciuil
gan leantainn; na meafg tha na maighdeana a' cluich air Ta-
buir.
26 Thoir buidheachas, O Ifraeil, do Dhia an Tighearna ann
fna co-thionail; o bun a chridhe.
27 Tha Benjamin beag na uachdran doibh ann, agus prion-
facha Juda an comhairle; prionfacha Shabuluin, agus prionfa-
cha Naphthali.
28 Chuir do Dhia mach neart dhuit; daingnich an ni, O
Dhe, a dhoibrich thu anuinne.
29 Air fga do theampuill aig Hierufalem; mar fin bheir
righre tiolaca a'd' ionnfuidh.
30 'Nuair tha buidhean nan fhear-fleagh agus mor cuideachd
nan cumhachdach air an fgapa am fad am meafg ainmhidhean
an pobul, ionas gun 'n toir iad leo bainn airgid; agus 'nuair
a fgapas e an mhuintir tha gabhail tlachd an cogadh.

31 'N fin

31 'N sin thig na prionsacha mach as an Eiphte; sinidh tir na Ethiopia a lamhan amach gu luath ri Dia.

32 Seinnibh do Dhia, O sibhse a righeachda na talmhain; O seinnibh mholadh do'n Tighearna.

33 Tha suidhe air neamh os cionn nan uile O thoiseach; feuch, tha e cuir amach a ghuth, seadh, agus sin guth trein.

33 Thugaibh sibhse an cumhachd do Dhia thair Israeil; tha aodhradh agus a neart ann sna neoil.

35 O Dhia, 's iongantach thu ann a'd' ionada naomha; iodhoin Dia Israeil; bheir e neart agus treise da phobul; beannuichte gu'n robh Dia.

## URNUIDH FHEASGAIR.

Salm lxix. *Salvum me fac.*

TEasairg mi, O Dhia; oir tha na huisgeacha air teachd a stigh, iodhoin gu m'anam.

2 Tha mi 'n sas gu teann san lathaich dhomhain ann nach eil iochdar; tha mi air teachd sna huisgeacha domhain, ionas gu bheil na tuilte a ruidh tharum.

3 Tha mi sgith ag eidheach, tha mo sgornach tirim; tha mo fh'radharc air m' fhailniche le feithe cho fhada air mo Dia.

4 Tha iadsan tha toirt fuath dhomh gun aobhar na 's lionmhaire na falt mo chinn; tha iadsin tha na naimhde, agus le'r b'aill mo sgrios gun choire, cumhachdach.

5 Dhioc mi dhoibh na nithe nach d' fhuair mi riamh; a Dhe 'saithne dhuitse mo m'aimeadachd, agus cha' 'n eil mo chionta foluicht ort.

6 Na bitheadh iadsan tha 'g earbs annad, O Thighearn Dhia nan sluagh, air an nairucha air mo sgasa; na bitheadh iad sud tha gad iarruidh fo amhla as mo leithse, O Thighearna Dhia Israeil

7 Agus c'arson? air do shonsa dh' fhuiling mi achdmhasan; dh' fholuich naire mo ghnuis.

8 Tha mi mar choigrich dom bhraithre; iodhoin mar choimheach do chlann mo mhathar.

9 Oir tha eud do thigh iodhoin air m'ith; agus tha masladh na muintir thug masladh duitse, air tuiteam orm.

10 Ghuil agus smachduich mi mi fein le trosga; agus caochladh sin gu 'm chronucha.

11 Chuir-

11 Chuir mi fos umam eudach saic; agus rinn iad sgeig orm.

12 Tha iadsan tha suidhe s'a gheata a labhairt am aghaidh; gus na misgeara a deanamh orain orm.

13 Ach, a Thighearna, tha mi 'g urnuidh riutsa; ann an am taitneach.

14 Cluinn mi, O Dhe, ann an lionmhoireach do throcair; iodhoin ann am fireantachd do shlainte.

15 Thoir as an lathaich mi, nach teid mi fodha; O bitheam air m' f huasgla o'n mhuintir tha toirt fuath dhomh, agus as na huisgeacha domhuin.

16 Na bathadh an tuil uisge mi, ni mo shluigeas an doimhne suas mi; agus na druide an slochd a bheul orm.

17 Cluinn mi, O Thighearna, oir is solasach do chaoimhneas gradhach; pill thusa rium, a reir lionmhoireachd do throcaire

18 Agus na foluich taghaidh o'd' sheirbheiseach, oir tha mi an trioblaid; O deansa difir, agus cluinn mi.

19 Tarruing am fogus do'm' anam, agus tearuin e; o saor mi, airson mo naimhde.

20 B'aithne dhuit m' achdmhasan, mo naire agus m'easonair; tha m'eas-cairde gu leir a'd' shealla.

21 Bhris do smachd mo chridhe, tha mi lan tuirse; sheall mi airson cuideigin a dheana iochd rium, ach cha robh duine air bith, ni mo f huair mi neach a bheire' solas domh.

22 Thug iad dhomh domblas ri ithe; agus 'nuair bha iota orm, thug iad fion geur dhomh ri ol.

23 Bithe am bord air a dheanamh na ribe gu iad fein a ghlacadh; agus bithe na nithe, bu choir a bhi na shaibhreas doibh, na aobhar tuiteam.

24 Bithe an suile air an dalla chum nach f haic iad; agus a chaoidh crom thusa sios an druim.

25 Doirt amach do chorruich orra; agus deana' do dhiuma feargach greim orra.

26 Bithe an aitiidh falamh; agus gun duine gu comhnucha nam paillaine.

27 Oir tha iad a ruaga' an neach a bhuail thusa; agus tha iad a cainnt cia mar a chuireas iad doighleas ora fud a lot thusa.

28 Tuite iad o aon aingeachd gu aingeachd eile; agus na tige iad gu t' f hireantachdsa.

29 Bithe iad air an sgriosadh amach a leabhar nam beo; agus na bithe iad sgriobhte a measg nam firean.

30 Air

30 Air mo fhonfa, 'nuair tha mi bochd agus ann an tuirfe; ni do chomhnadh, O Dhe mo thogail fuas.

31 Molaidh mi ainm Dhe le h'oran; agus arduchaidh mi e le breith bhuidheachas.

32 Toilichidh fo fos an Tighearna; ni 's fearr na tarbh aig am bheil aoircean agus laoghran.

33 Beachduichidh an t iriofal air fo, agus bithidh e ait; iarradh fibhfe 'n deidh Dhia, agus bithidh 'ur n'anma beo.

34 Oir cluinnidh 'n Tighearna am bochd; agus cha dean e tair air na priofanaich

35 Moladh neamh agus talamh e; 'n cuan 's gach ni ghluaifeas innte.

36 Oir tearnuidh Dia Sion, agus togaidh e bailte Juda; chum gu 'n gabh daoine comhnuidh 'n fin, agus gu' m bi feilbh aca ann.

37 Sealbhachidh fos fliochd a fheirbheifiche air; agus gabhaidh iadfan, leis an ionmhuin a ainm, comhnuidh ann

Salm lxx. *Deus, in adjuditorium.*

DEan difir, O Dhia, gu mife a fhaoradh; dean cabhag gu m chobhair, O Thighearn.

2 Bithe iad fo nair agus amhla, tha g iarruidh n deidh m'anama; bithe iad air an am pille air ais agus air an cuir gu rudha gruaidh, tha miannacha olc dhomh.

3 Mar dhuais doibh bithe iad gu luath air an toirt gu naire; tha g eidheach tharum, 'n fin! 'n fin!

4 Ach bithe iadfan uile tha g'ad iarruidhfe, ait agus aoibhneach annad; agus a mheud 's le 'n toil do fhlainte, abradh iad an comhnuidh, gu 'n robh 'n Tighearn air a mholadh.

5 Air mo fhonfa, tha mi bochd, agus ann an truaighe; deanfa cabhag thugam O Dhe.

6 S'tu m' fhear-cuidich agus m' fhear-faoruidh; O Thighearn, na dean maill f hada.

URNUIGH

# URNUIGH MHAIDNE.

Latha xiv.

Salm lxxi. *In te, Domine, ſperavi.*

ANnadſa, O Thighearn, chuir mi mo dhochas, na bitheam
am feaſt air mo chuir gu nair, ach fuaſgail mi, agus
ſaor mi ann a'd' f hireantach ; aom do chluas am ionnſuidh, a-
gus ſabhail mi.
2 Bi thus a'd' dhaingnich laidir dhomh, a dhionnſidh 'n tathuich
mi a ghna ; gheall thu mo chuideacha, oir s'tu mo thigh tear-
nuidh, agus mo chaiſteal.
3 Saor mi, O mo Dhia, a laimh an ain diaghaidh ; a laimh
an duine f huilich agus ea-coraich.
4 Oir s'tuſa, O Thighearn Dhia, a ni as am bheil miſe gabh-
ail fadail ; ſtu mo dhochas, iodhoin o m'oige.
5 Tridſe bha miſe air mo chumail ſuas riamh on'a rugadh mi ;
s'tus an ti thug amach a broinn mo mhathar mi, bithidh mo
mhola' a ghna' ort.
6 Tha mi air fas mar gum b'ann am uabhas do mhoran ; ach
tha mo dhuil chinnteach annadſa.
7 O bithe mo bheul air a leanadh le d' mhola' ; chum gu 'n
ſeinn mi air do ghloir agus t'onair re fad an latha.
8 Na tilg air falbh mi ann am ſheanaois ; na treig mi 'nuair
a dh' fhailnicheas mo neart mi.
9 Oir tha mo naimhde a labhairt am aghaigh, agus tha iadſan
tha feall f heithe airſon m'anama, a cuir comhairle ri cheile, ag
ra ; threig Dia e, ruagaibh e, agus glacaibh e ; oir cha' n'eil
neach g' a ſhaoradh.
10 Na imich fada uam, O Dhia ; mo Dhia, deanſa cabhag
gu m chuideacha.
11 Bithe iad air an claoidh 's air an leir ſgrios, a tha 'n agh-
aidh m'anama ; bithe iadſan air am comhdaicheadh le nair agus
eaſonair tha 'g iarruidh cron a dheanamh dhomh.
12 Air mo ſhonſa, feithidh mi gu foi'dneach a ghna ; agus
molaidh mi thu ni 'ſmo agus ni 'ſmo.

Labharidh

13 Labharaidh mo bheul gach latha air t'fhireantachd agus
do ſhlainte; oir cha 'n aithne dhomh crioch air.

14 Theid mi mach ann an neart an Tighearna Dia; agus ni
mi luadh air t' fhireantachd amhain.

15 Theagaiſg thu mi, O Dhe, o m'oige ſuas gus an nis;
uime ſin aithriſidh mi t'oibre iongantach.

16 Na treig mi, O Dhia, ann am ſhean aois, 'nuair tha mo
cheann liath; gus am foillſich mi do neart do'n linn ſo, agus
do chumhachd dhoibhſan uile tha ſathaſt ri teachd.

17 Tha t'fhireantachd, O Dhe, ro arda; agus s'mor na nithe
ud a rinn thu; O Dhe, co tha coſmhuil riut?

18 O ciod na thrioblaide mor agus na teanndaiche a dh' fhoillſich
thu dhomh! agus gidheadh phill thu agus an dhath-uraich thu
mi; ſeadh, agus thug thu mi o dhoimhneachd an talmhain aris.

19 Thug thu mi gu onair mhor; agus thug thu ſolas dhomh
air gach taobh.

20 Uime ſin moladh mi thus agus t'fhireantachd O Dhe, a
cluich air inneal ciuil; dhuitſe ni mi ceol air a chlarſaich, O
thus aon naomh Iſraeil.

21 Bithidh mo bhile togarach 'nuair a ſheinneas mi dhiut;
agus mar ſin bithidh m'anam a ſhaor thuſa.

22 Labhraidh mo theanga' fos air t'fhireantachd re an latha,
oir tha iadſan air an claoidh agus air an toirt gu naire tha 'g iar-
ruidh cron a dheanamh dhomh.

## Salm lxxii. *Deus, judicium.*

THoir do bhreitheanais do'n righ, O Dhe; agus t'fhirean-
tachd do mhac an righ.

2 'N ſin bheir e breith air do pobul a reir ceartais; agus ni
e dion do'n bhochd.

3 Bheir na beannta' fos ſithchaimh; agus na tulaich bheaga
ſireantachd do'n pobul.

4 Cumaidh e an coir ris a mhuintir ſhimplidh; dionaidh e
clainn nam bochd, agus ni e peannas air luchd deanamh na
hea-corach.

5 Bithidh teagal orra cho fhad ſa mhaireas grian agus gea-
lach; O linn gu linn.

6 Thig e ſios mar fras ann an ruſga' olladh; iodhoin mar
na braona a dhuiſgicheas an talamh.

7 Re a linn ſin ſoirbhichidh am ſirean; ſeadh, agus mor phail-
teas ſithchaimh, co fhad ſa mhaireas a ghealach.

8 Bithidh a uachdranachd o chuan gu cuan ; agus o'n tuil gu
crich an tſaoghail.
9 Lubaidh mhuintir tha chomhnuidh ſan fhaſach an glun
na lathair ; imlichidh a naimhde an duſlach.
10 Bheir righre Tharſis agus nan eileain tiodhlaca ſeachad ;
bheir Righre Arabia agus Shaba tabhartas ſeachad.
11 Tuitidh gach uile righ na lathair ; ni gach cinneach
ſeirbheis d'a.
12 Oir ſaoraidh e m bochd 'nuair a ghlaodhas e ; am ſeumach
fos, agus an neach aig nach 'eil fear-cuidich.
13 Bithidh e fabhorach do'n tſimplidh agus do'n fheumach ;
agus tearnuidh e anma nam bochd.
14 Saoraidh e n'anma o bhreig 's o mhearachd ; agus bith-
idh am fuil ionmhuin na ſhealla.
15 Bithidh e beo', agus bheirear dha do dh' or Arabia ; bith-
idh urnuidh a ghna air a deanamh ris, agus bithidh e air a
mholadh gach latha.
16 Bithidh dún coirce ſan talamh, arda air na cnoic, crath-
aidh a thoradh mar Lebanus, agus bithidh e uaine ſa bhaile mar
fheur air an talamh.
17 Mairaidh ainm am feaſt, buanaichidh ainm fo 'n ghrein a
meaſg na 'n ſliochda ; a bhitheas air am beannucha tridſin, agus
bheir na cinnich uile mola' dha.
18 Beannuichte gu 'n robh an Tighearn Dia, iodhoin Dia
Iſraeil ; tha amhain deanamh nithe iongantach ;
19 Agus beannuichte gu 'n robh ainm a mhorachd am feaſt ;
agus bithidh 'n talamh uile air a lionadh le mhorachd. Amen,
Amen.

## URNUIGH FHEASGAIR.

Salm lxxiii. *Quam bonus Iſraeil.*

GU fireanach tha Dia gradhach do Iſraeil ; iodhoin do
mheud 's aig em bheil cridhe glan.
2 Gidheadh, cha mhor nach d'aom mo chaſan uam, agus cha
mor nach do ſhleamhnach mo cheuma.
3 Agus c'arſon ? bha doighleas orm ris an aingidh ; tha 'mi
faicin fos an tain-diaghaidh ann a leithid a ſhoirbheacha.
4 Oir cha' n'eil iad ann an cunnart bais ; ach tha iad ſultmhar
agus laidir.

5 Cha

5 Cha' n'eil iad a teachd ann an aimhleas mar mhuintir eile; ni mo tha iad air an trioblaideacha mar dhaoin' eile.

6 Agus se so an t'aobhar gum bheil iad air an lionadh le hardan; agus air am cuairtucha le ain-iochd.

7 Tha 'n suile ag ata le saill; agus tha iad a deanamh direach an ni tha iad a meanucha.

8 Tha iad a truaille chaich, agus a labhairt mu thoibheum aingidh; tha 'm bruidhinn an aghaidh 'n ti 's airde.

9 Oir tha iad a sineadh amach am beoil ri neamha; agus tha 'n teanga dol trid an tsaoghal

10 Uime sin tha 'n Pobul a tuiteam da 'n ionnsuidh; agus s'mor an tairbh tha iad a tarruing uaithe sin.

11 Ha! ha! deir iad, cia mar thuigeas Dia e; 'm bheil eolas san ti is airde?

12 Feuch, 's iad sin na haindiaghaidh, tha iad a soirbhicheadh san tsaoghal, agus tha beartas aca ann an sealbh; agus thubhairt mi, 'n sin ghlan mi mo chridhe gu diamhain, agus nidh mi mo Lamhan an neo'chiontas.

13 Chaidh peannas a dheanamh orm re an latha; agus chaidh mo smachducha gach maduin.

14 Seadh, agus cha mhor nach labhair mi mar iad fein; ach feuch, 'n sin dhitinn linne do chlainne.

15 'N sin smuainich mi so a thuigsin; ach bha e tuile 's cruaidh dhomh.

16 Gus an deach mo do shanctuare Dhe; 'n sin thuig mi crioch nan daoine sin.

17 Gu sonruighte, cia mar tha thusa gan suicheadh an aiteacha sleamhain, agus ga 'n tilge sios, agus gan sgrios.

18 O cia grad a tha iad a caithe; a dol gu dith, agus a teachd gu crich eagalaich!

19 Seadh, iadhoin mar bhruadar 'nuair a dhuisgeas neach; mar sin bheir thu air an iomha' teireachduin as a baile.

20 Mar so bha mo chridhe fo dhoilgheas; agus chaidh e iodhoin tre m'airne.

21 Cho amaideach, agus cho ain-eolach bha mi; iodhoin mar ainmhidh a'd' lathair.

22 Gidheadh, tha mi ghna laimh riut; oir chum thu mi air mo laimh dheis.

23 Stiuiridh tu mi led choimhairle; agus an deidh sin gabhaidh tu mi chum gloir.

24 Co th' agam sna neamha ach thusa; 's cha' n'eil neach air thalamh tha mi' g'iarruidh 'n coimeas riut.

25 Tha 'm fheoil, agus mo chridhe a failnicheadh; ach fe
Dia neart mo chridhe, agus mo chuibhroin gu brath.
26 Oir Feuch, theid iadfan a fgrios a'ni dichuimhne ort;
fgrios thu iadfan uile a rinn ftriopachas a'd' aghaidh.
27 Ach 'fmaith dhomhfa mi fein a chumail gu teann ri Dia,
m'earbfa a chuir fan Tighearna Dia, agus gu labhairt air
tuile oibre ann an geatacha nighean Shioin.

Salm lxxiv. *Ut quid, Deus?*

O Dhia, c'arfon tha thu cho fhad air aftar uain; c'arfon tha
t'fhearg cho teith an aghaidh caoirich t'ionaltraidh?
2 O fmuainich air do chothional; a rinn thu cheannaich,
agus a fhaoradh O fhean.
3 Smuainich air treabh t'oighreachd; agus beinn Shioin, ann
fna ghabh thu comhnuidh.
4 Tog fuas do chafan, chum gun fgrios thu gu tur na huile
namhad; a rinn olc ann ad fhanctuari.
5 Tha teaf-cairde a beucaich ann am meadhon do chothionail;
agus a cuir fuas am brataichean mar chomharaibh.
6 An neach a fhnaith fiodh roimh as na craobhan tuidh; bha
fhios gu tug e e gu obair oirdhearc.
7 Ach anis tha iad a brife fios aoibre Shnaite gu leir; le tuadh-
an agus uird.
8 Chuir iad teine air t'ionada naomha; agus thruaill iad
ionad comhnuidh t'ainme, iodhoin chum an talmhain.
9 Seadh, thuirt iad nan cridheacha; deanamaid milleadh
orra gu hiomlan; mar fin loifg iad tighean Dhe uile fan
tir.
10 Cha' n'eil finn a faicin ar comhara, cha' n'eil faidhe
tuile ann; cha' n'eil, a haon nar meafg, a thuigeas ni fmo.
11 O Dhia, cia fad an ni an t'eaf-cairaid an eafonair fo; cia
fhad a ni an namhad mafladh air tainm, an ann am feaft?
12 C'arfon a tha thu tarruing do laimh air ais; c'arfon nach
'eil thu turruing do lamh dheas as do bhroileach a chuir as do
'n namhad?
13 Oir fe Dia mo righ o fhean, an chobhair tha deanteadh air
thalamh, ni e fein e.
14 Sgoilt thu 'n cuan led' chumhachd; brifidh tu cinn nan
dragoin fna huifgeacha.
15 Bhuail thu cinn an Leviatain nan bloide; agus thug thu e
na bhiadh do 'n t'fluagh fan fhafach.

16 Thug

16 Thug thu mach tobair, agus uisgeacha as na creuga cru-
aidh; thirmich thu uisgeacha mora.
17 'Sleat an latha, agus 's leat an oiche; dh'uluich thu an so-
lus agus a ghrian.
18 Shuithich thu uile chriocha an talmhain; rinn thu samh-
ra' agus geamhra.
19 Cuinich so, O Thighearna, cia mar a chronuich an namh-
aid; agus cia mar a rinn a mhuintir amaideach oi-bheum air t'
ainm.
20 O na toir thairis anam do chalmain do leanmhoireachd
na naimhde; agus na di-chuimhnich co'thional nam bochd gu
brath.
21 Seall air a chumhnanta; oir tha 'n talamh uile lan dor-
chadas, agus ionada comhnuidh fuileach.
22 O na racha an simpli' air falbh fo naire; ach thugadh am
bochd agus an tainiseach mola' do tainm.
23 Eirich, O Thighearn, tagair do chuis fein; cuimhnich
cia mar tha an tamadan toirt buim dhuit gach latha.
24 Na dean dearmad air guth do naimhde, tha danadas na
muintir tha toirt fuath dhuit, a meuducha a ghna ni smo 's
ni s' mo.

---

## URNUIGH MHAIDNE.

Latha xv.

Salm lxxv. *Confitebimur tibi.*

DHuitse, O Dhe, bheir sinn buidheachas; seadh, dhuitse
bheir sinn buidheachas.
2 Tha t'ainm fos cho fogus; agus an ni sin tha toibre iongan-
tach a cuir an ceill.
3 'Nuair gheibh mi 'n co-thional; bheir mi breith a reir
ceartais.
4 Tha 'n talamh lag; agus a luchd aiteacha uile; tha mise
giulan suas a phosta.
5 Thuirt mi ris na hamadain, na gluasidh sibh cha chuthaich;
agus ris na hain-diaghidh, na cuiribh suas 'ur 'n adharc.

6 Na cuiribh ſuas 'ur 'n adharc gu harda; agus na labh-
raidh le muineal rag.
7 Oir cha 'n 'eil onair a teachd aon chuid o 'n aird an
ear, no o 'n aird an iar; no idir o'n airde deas
8 Agus c'arſon? ſe Dia am breith; cuiridh e ſios a haon,
agus cuiridh e ſuas aon eile.
9 Oir ann an laimh an Tighearn tha cupan, agus tha m fion
ann dearg; tha e lan mhaiſgte, agus dortadh e mach as.
10 Air ſon a dheaſgnan; oluidh uile dhaoin ain-diaghidh an
talmhain iad, agus ni iad an deothol.
11 Ach labhraidh miſe air Dia Jacob, agus molaidh mi e am
feaſt.
12 Briſidh mi ſos uile adhairce an aindiaghaidh; agus bith-
idh adhaircean an fhirean air an arducha.

Salm lxxvi. *Notus in Judæa.*

S'AN Iudhachd tha Dia aithnichte; tha ainm mor ann an
Iſraeil.
2 Tha a phaillain aig Salem; agus a chomhnuidh an Sion.
3 'N ſin briſidh e ſai'dean a bhodha, an ſgiath; an claidhe agus
am comhrag.
4 Tha thu ni 's mo onair agus treiſe; na cnoic an luchd reu-
bain.
5 Tha 'n tuaibharach air a chreacha, chaidil iad an cadul; a-
gus cha d' fhuair na huile duine aig an robh na lamhan trein,
a bheag ſam bith.
6 Le t achdmhaſan O Dhe Jacob, tha 'n Carbad agus an t'
each mar aon air tuiteam.
7 Tha thuſa, iodhoin thuſa a'd' chuis eaguil; agus co dh'
fheudas ſeaſamh ann a'd' ſhealla nuair a bhitheas fearg ort?
8 Thug thu fanear gu 'n cualas do bhreitheanas o neamha;
bha an talamh air bhalliachrith, agus bha e toſtach.
9 'Nuair a dheirich Dia chum breitheanais; agus a dheanamh
cobhair air gach neach ciuin air thalamh.
10 Pillidh corruich duinne gu d' mholadh; agus ni thuſa
am fheirg a choſg.
11 Geallaibh do 'n Tighearna 'ur Dia, agus coi' lionaibh
e, ſibhs uile ata m'an cuairt da; thugaibh tiodhlaca dhaſan ga'n
dlidhear eagal.
12 Caiſgidh e ſpiorad phrionſachan; agus tha e iongantach
a meaſg righre na talmhain.

Salm

Salm lxxvii. *Voce mea ad Dominum.*

GLaodhaidh mi ris an Tighearna le m' ghuth ; iodhoin ri
Dia glaodhaidh mi le m' ghuth, agus eiſtidh e rium.
2 Ann an am mo thrioblaid dhiarr mi 'n Tighearn ; ruidh
mo chreuchd agus cha do ſguir e an am na hoiche ; dhiult m'
anam ſolas.
3 'Nuair tha mi 'n tuirſe, ſmuainichidh mi air Dia ; 'nuair
tha mo chridhe fo dhoighleas, ni mi gearan.
4 Cumaidh tu mo ſhuile nam ſaireach ; tha mi cho ſhann
ſnach urra mi labhairt.
5 Chuinnich mi na laithe o ſhean, agus na bliadhna chaidh
ſeachad.
6 Dh' ath-cuimhnich mi m' oran ; agus ſan oiche tha mi
comhra ri m chridhe fein, agus a rannſucha mach mo ſpiorada.
7 Am fuireach an Tighearn air falbh am feaſt ; ſnach bi e
ni ſmo air aſleacha ?
8 'M bheil a throcair air falbh gu hiomlan am feaſt ; agus
am bheil a ghealla air teachd gu crich a chaoidh.
9 'N dhichuinich Dia bhi graſmhor ; agus an druid e ſuas
a chaoimhneas graidhach na dhiuma ?
10 Agus thuirt mi, ſe m'anuineachd fein a th' ann ; ach
cuimhnichidh mi air bliadhnachan lamh dheis an ti 's ro airde.
11 Cuimhnichidh mi oibre an Tighearna ; meodruighe mi t
iongantais ſan am o ſhean.
12 Smuainichidh mi fos air toibre gu leir ; agus bithidh mo
bhriathra air do dheanadais.
13 Tha do ſhlidhe, O Dhe, naomha ; co tha na Dhia cho
mor, ri ar Diane ?
14 Stu 'n Dia tha deanamh iongantais : agus chuir thu 'n
ceill do chumhachd a meaſg an pobul,
15 Shaor thu do pobul le d' cumhachd ; iodhoin mic Jacob
agus Joſeiph.
16 Chuinnaic na huiſgeacha thu, O Dhe, chuinnaic na huiſ-
geacha thu, agus bha eagal orra ; bha na doimhneachda fos fo
thrioblaid.
17 Dhoirte na neoil amach uiſge, rinn an a'ile tairneanach ;
agus chaidh do ſhaide amach.
18 Chualas guth do thairneanuich ma 'n cuairt, dhealruich
an dealanach air an talamh, ghluais an talamh, agus Chliſg i.
19 Tha

19 Tha do fhlighe fa chuan, agus do cheumna fna huifge mora; agus cha' naithnichear do chas-cheuma.

20 Treoraichidh tu do phobul mar chaoirich; le lamh Mhaois agus Aaroin.

## URNUIGH FHEASGAIR.

Salm lxxviii. *Attendite popule.*

CLuinnidh mo lagh, O mo phobul; aomaidh 'ur cluas ri briathra mo bheoil.

2 Fofglaidh mi mo bheul, ann cofamhlachd; cuiridh mi 'n ceill briathra cruaidh o fhean.

3 A chuala 'f a dh'aithnich finn; agus a leithid 'fa dhinnis ar 'n aithriche dhuinn.

4 Nach foluicheadh finn iad o chlainn nan linne ata ri teachd; ach a dh'fhoilfeaçha onair an Tighearna, oibre iongantach agus trcin a rinn e;

5 Rinn e cumhnanta ri Jacob, agus thug e lagh do Ifraeil; a dh'aithn e d'ar finnfire a theagasg d'an clainn.

6 Chum gum bithe eolas aig an fliochdair; agus a chlann a bha fathaft gun bhreith.

7 Chum's'nuair a dh'fhafaich iad fuas; gu 'm foillficheadh iad an ni ceudna do 'n clainn.

8 Gu 'n cuireadh iad an earbfa an Dia; agus nach dichuimhnicheadh iad oibre Dhe, ach gu 'n coimheada' iad aitheanta.

9 'S nach bitheadh iad mar an finnfire, nan linne borb agus gun chreideamh; linne nach do fhuidhich an cridhe gu ceart, agus aig nach 'eil an fpiorad a dlu leantuinn ri Dia.

10 Mar chlainn Ephraim; air dhoibh bhi fo acfuin, agus a giulan bhodhana, phill iad air an ais ann latha a chatha.

11 Cha do chomhead iad cumhnanta Dhe; agus cha ghluaifeadh iad n'a lagh,

12 Ach dhearmad iad ciod a rinn e; agus na hoibre iongantach a dh' fhoillfich e air an fon.

13 Nithe mior-bhuileach rinn e ann an fealla ar finnfire, ann an tir na Heiplte; iodhoin ann am machthir Shoan.

14 Sgoilt e 'n cuan, agus leag e trid iad; thug e air na huifgeacha feasamh nan torr.

15 An

15 An am an latha fos threoirich e iad le neul; agus re na
hoiche le solus teine.
16 Sgoilt e na creagan cruaidh san fhasach; agus thug e
dhoibh deoch as, mar gu 'm b'ann as an doimhneachd mhor.
17 Thug e uisgeacha as a charraig chloiche; ionnas gu 'n
do bhruchd e mach mar na habhnuichean.
18 Gidheadh pheacaidh iad ni smo na aghaidh; agus
bhrosnuich iad an ti as ro airde san fhasach.
19 Bhuair iad Dia na 'n cridheacha; agus dh'iarr iad biadh
air son a miann.
20 Labhair iad fos an aghaidh Dhia, ag radh; an umhluich
Dia bord san fhasach?
21 Bhuail e a charraig chloiche gu deimhin, gus an do bhruchd
an tuisg amach, agus shruth na sruthain mar an ceudna; ach an
urrain e aran a thoirt fos, na feoil a sholar air son a shluaigh?
22 Nuair chual an Tighearna so, bha fearg air, mar sin bha
'n teine air lasadh ann an Jacob, agus eirigh trom dhiuma
an aghaidh Israeil.
23 A cheann nach do chreid iad an Dia; 's nach d' carb iad
r'a chobhair.
24 Mar sin thug e aithne do na neoil os aird; agus dh' fhos-
gla' dorsa na neamha.
25 Dhoirt e sios orra fos manna ra ithe; agus thug e lòn
dhoibh o neamha.
26 Mar sin dhith daoin' lòn aingeal; oir chuir e ga n ionnsuidh
biadh gu leoir.
27 Thug e air a ghaoith an ear seide fo neamha; agus le a
chumhachd thug e steach a ghaoth an iar dheas.
28 Dhoirt e feoil orra cho tiugh ri duslach; agus eoin iteach
mar ghaineamh na fairge.
29 Leag e leis tuiteam am measg am buthain; iodhoin ma'n
cuairt do 'n aiteacha comhnuidh.
30 Mar sin dhith iad, agus bha iad saitheach, oir thug e
dhoibh am miann fein; 's cha do mhealladh iad na miann.
31 Ach am feadh a bha am biadh fathast nam beoil, thainig
fearg throm Dhe orra, agus mharbha a chuid bu shaibhre dhiu;
seadh, agus bhuail e sios na daoine taghta a bha an Israeil.
32 Gidheadh pheacaidh iad fathast ni smo; agus cha do
chreid iad oibre iongantach.
33 Uime sin chaith e 'n laithean an diamhanas; agus am
bliadhna an trioblaid.

34 Nuair a mharbh e iad, dhiarr iad e; agus phill iad gu
moch, agus dhiarr iad an deidh Dhia.
35 Agus chuimhnich iad gum be Dia an neart; agus gum
be 'n Dia ard am fear saoruidh.
36 Gidheadh, cha d' rinn iad ach miodal ris le 'm beul; a-
gus labhair iad gu cealgach ris le 'n teangaidh.
37 Oir cha robh an cridh iomlan leis; ni mo bhuanaich iad
feafmhach na chumhnanta.
38 Ach bha e cho trocaireach, 's gu 'n do mhaith an ca-
gniomhara; agus cha do fgrios e iad.
39 Seadh, 's ioma 'uair a phill e corruich air falbh; agus cha
cheaduich e do dhiuma gu h'iomlan eiridh.
40 Oir thug e fanear nach robh annta ach feoil; agus gu 'n
robh iad iodhoin na 'n gaoith a theid feachad, 's nach tig air
a h' ais.
41 'S ioma uair a bhrofnich iad e fan f hafach; agus a chuir
iad doighleas air fa di-threabh.
42 Phill iad air an ais, agus bhuair iad Dia; agus bhrofnuich
iad aon naomh an Ifraeil.
43 Cha do fmuainich iad air a laimh; agus air an latha 'n
uair a dh'f huafgail e iad o laimh an namhad.
44 Cia mar a dh'oibrich e a mhiorbhaile fan Eiphte; agus
iongantas ann am machthir Shoan.
45 Caochall e 'n uifgeacha gu fuil; ionnas nach fheuda iad
ol do na haibhnichean.
46 Chuir e miala nam meafg, agus fhluig e fuas iad; agus
lofgain chum an fgrios.
47 Thug e 'n toradh do'n chaterpilar, agus an faothair do 'n
fhionan f heoir.
48 Mhill e 'n fineamhuin le clacha-mheallain; agus an
croinn fhige le reodha.
49 Bhuail e 'n fpreidh mar an ceudna le clochadh meallain;
agus an treudan le peilleara' tairnineich ro theath.
50 Thilg e orra frioth fheirge, corruich, diuma, agus trioblaid;
agus chuir droch aingle na meafg.
51 Rinn e rathad da dhian chorruich fein, 's cha do chaomh-
ain e 'n anam o n bhas; agus thug e 'm beatha thairis do'n
phlaidh.
52 Agus bhuail e na huile cheud-ghin fan Eiphte; a chuid
a b' fhearr agus bu threine an ionada comhnuidh Ham.
53 Ach air fon a pobul fein. threoruich e mach iad mar
chaoirich; agus ghiulaineadh iad fan f hafach mar threud,

54 Thu

54 Thug e mach iad gu tearuinte, nach bitheadh eagal orra; agus bhath e an naimhde leis an fhairge.
55 Agus thug e iad 'n taobh a ſtigh do chriocha a ſhanctuari; iodhoin chum na bheinn a chofchin e le laimh dheis.
56 Thilg e fos amach na cinnich rompa; agus thug e fanear gun do roinneadh an tir eatorra mar oighreachd, agus thug e air cloinn Iſraeil comhnuidh ghabhail nam buthain.
57 Mar ſin bhuair agus dh'fhag iad diumach 'n Dia 's ro airde; 's cha do choimhead iad a theiſteis;
58 Ach thionda iad an cul-thaobh, agus thuit iad air falbh mar an ſinnſire; a claonadh gu taobh mar bhodha briſte.
59 Oir chuir iad doighleas air le 'n altaire an aite ard; agus bhroſnuich iad gu diuma e le n iomhaidhean.
60 'Nuair a chuala Dia ſo, bha fearg air; agus ghabh e diuma gheur ri Iſraeil,
61 Ionnas gun do threig e m pailean ann an Shilo; iodhoin am buthan a ſhuithich e meaſg dhaoine:
62 Thug e thairis an cumhachd ann am bruid: agus a maiſe an laimh an naimhde.
63 Thug e thairis fos a phobul do 'n chlaidhe; agus bha corruich air r'a oighreachd.
64 Chaidh an teine an daoine oga, 's cha robh am maighdeana air an toirt am poſadh
65 Chaidh an ſagairte a mharbhadh leis a chlaidhe; agus an ſin cha robh ban-traiche gu tuiré a dheanamh.
66 Mar ſin mhoſgail an Tighearn mar aon a chadul; agus mar ghaiſgeach air uracha le ſion.
67 Bhuail e naimhde o'n cul-thaobh; agus chuir e iad gu naire bhuan.
68 Dhuilt e pail'ain Joſeiph; s cha do roghnuich e treabh Ephraim;
69 Ach thagh e treabh Juda; iodhoin cnoc Shion ga 'n tug e gradh.
70 Agus 'n ſin thog e theampull air ionad arda; agus leag e a bhunaite mar an ſteidh a dhaingnich e am feaſt.
71 Thagh e Daibhi fos a ſheirbhiſeich; agus thug e e o mhainnire nan caorach.
72 Mar bha e leantuinn nan caorach trom le 'nuain, ghabh e e; chum gu m beathuichiadh e Jacob a phobul; agus Iſraeil a oighreachd.
73 Mar ſin bheathuich e iad le cridhe dileas agus fior; agus riaghail e iad gu ſeoltadh le a chumhachd gu leir.

URNUIGH

## URNUIGH MHAIDNE.

Latha xvi.

Salm lxxix, *Deus venerunt.*

O Dhe, tha na cinnich air teachd a ſtigh a'd' oighreachd ; thruaill iad do theampull naomh, agus rinn iad Hieruſalem na charn chlach.

2 Thug iad cuirp mharbh do ſheirbheiſiche gu bhith na bhiadh do dh'eunlaith an athar ; agus feoil do naoimh do bheathaiche na tire.

3 Dhoirt iad am fuil mar uiſge air gach taobh do Hieruſaleim ; agus cha robh duine ann a dh'adhlaice iad.

4 Tha ſinn na 'r naire f hollaiſeach da 'r naimhde ; na 'r ſior mhaga agus abhachais dhoibhſin tha m' an cuairt duinn.

5 A Thighearn, cia f had a bhitheas fearg ort ; an loiſg t' eud mar an teine gu ſiorruidh ?

6 Doirt amach do chorruich air na cinnich nach do ghabh eolas ort ; agus air na righeachda nach do ghair air t'ainm.

7 Oir ſhluig iad Jacob ; agus chuir iad fas aite comhnuidh.

8 O na cuimhnich ar ſeana pheaca, ach dean trocair oirn, agus ſin gu luath : oir tha ſinn air teachd gu truaighe mhor.

9 Dean cobhair oirn, O Dhia ar ſlainte, air ſon gloire tainm ; O ſaor ſinne agus bi trocaireach da'r peacaidh air ſga' tainme.

10 C'arſon tha na cinnich ag radh : c'aite anis am bheil an Dia ?

11 O bitheadh dioghealtas fuil do ſheirbhiſiche a th'air a dorta ; air an nochda' gu follaiſeach air na cinnich ann ar ſealla.

12 O thige oſnaich bhronach a phrioſuinich a'd' lathair ; a reir meud do chumhachd, ſoar thuſa iad fud a th' air an orducha gu bas.

13 Agus air ſon a toibheum leis an tug ar coimhearſnaich toibheum dhuitſe ; thoir thuſa duais doibh, O Thighearna, ſeachd f hilte nan uchd.

14 Mar

14 Mar ſin, bheir ſinne do ſhluagh, agus caoirich tional-
traidh, buidheachas dhuitſe am feaſt; agus bithidh ſinn a ghna
foillſeacha do Mholaidh o linn gu linn.

Salm lxxx. *Qui regis Israeil.*

CLuinn O thuſa Bhuachail Iſraeil, thuſa threoiricheas Jo-
ſeph mar chaoirich; nochd thu fein 'fos, thus ata a'd'
ſhuithe air na Cheruba.
2 Ann lathair Ephraim, Bhenjamin, agus Mhanaſeh; duiſg
do neart, agus thig, agus cuidich ſinne.
3 Pill ſinn aris, O Dhia; foillſich ſolus do ghnuis, agus bith-
idh ſinne ſlan.
4 O thighearna Dhia nan ſluagh; cia fhad a bhitheas cor-
ruich ort ri d' phobul a tha ri urnuidh?
5 Tha thu gam beathucha le aran nan deur; agus a toirt
dhoibh pailteas do dheoir ri ol.
6 Rinn thu ſinn n'ar fior aobhar ſtri da'r coimhearſnuich;
agus tha ar naimhde a deanamh gaire fochaid rinn.
7 Pill ſinn aris, thus a Dhia nan ſluagh; foillſich ſolus do
ghnuiſe, agus bithidh ſinn ſlan.
8 Thug thu fineamhuin as an Ephite; thilg thu mach na cin-
nich, agus ſhuidhuich thu i.
9 Rinn thu aite dhi; agus nuair a ghabh i freamh, lion i 'n
tir.
10 Bha na cnoic air am folach le a ſgaile; agus bha a geu-
gan mar na craobhan breagha cedair.
11 Shin i mach a meoir chum an chuain; agus a geugan
chum na haibhne.
12 C'arſon ma feadh a bhris thu ſios a fal; gu 'n dean iads
uile a theid ſeachad, a fion-dhearcan a ſpionadh?
13 Tha 'n torc fiadhaich as a chaoille a ſpiona a freamh;
agus tha beathuichean allta na machthire ga ſlugadh.
14 Pill thus aris, O Thighearna nan ſluagh, ſeall ſios o neamh,
feuch, agus fiosruich an fhineamhuin ſo;
15 Agus aite a garaidh fhiona a ſhuidhich do lamh dheas;
agus a gheug a rinn thu cho laidir dhuit fein.
16 Tha i air a loſga le teine, agus air a gearra ſios; agus
theid iad gu dith le achdmaſan do ghnuiſe.
17 Bithe do lamh air fear do laimhe deiſe; agus air mac an
duine, a rinn thu cho laidir air do ſhon fein.

18 Agus mar sin cha d' theid sinne air ar'n ais uat; O ceaduich dhuinne bhi beo, agus gairidh sinn air tainm.

19 Pill sin air ar'n ais, O Thighearn Dhia nan sluagh; foillsich solus do ghnuise; agus bithidh sinn slan.

Salm lxxxi. *Exultate Deo.*

SEinnibh sibh gu subhach do Dhia ar neart; deanaidh fuaim shuilbheir do Dhia Jacob.

2 Gabhaidh salm, thugaibh ann so an trompaid; a Chlarsich-shuntach leis a chruit.

3 Seidibh an trompaid sa ghealaich nuadh; iodhoin san am orduichte, agus air ar laithe feile naomh.

4 Oir chaidh so a dheanamh na reachd do Israeil; agus na lagh o Dhia Jacob.

5 Dhorduich e so ann Joseph mar theisteas; 'nuair a thainig e mach o tir na Ephite, agus a chualas cainnt choitheach.

6 Dh' fhuasgail mi a ghualain o'n eallaich; agus shaoradh a lamhan o dheanamh nam pota.

7 Ghair thu ormsa ann an trioblaide, agus dh'fhuasgail mi ort; agus chualadh mi thu sna hamana a thuit an doinnion ort.

8 Dhearbh mi thu fos; aig uisgeacha na stri.

9 Cluinn o mo phobul, agus bheir mi lan chainnt dhuit, O Israeil; ma dh'eisteas tu rium,

10 Cha bhi Dia coitheach sam bith annad; ni mo ni thu aoradh do Dhia sam bith eile.

11 'Smise 'n Tighearna do Dhia, thug thus amach a tir na h' Eiphte; fosgail do bheul gu farsaing, agus lionuidh mise e.

12 Ach cha chluinne mo phobul mo g huth; agus cha tuga Israeil geill domh.

13 Mar sin thug mi thairis iad do dh' anamiann an cridhe fein; agus ceaduich mi dhoibh leantuin an innleacha fein.

14 O, nach tugadh mo phobul eisteachd dhomh; oir na 'n gluaise Israeil ann am shlidhibh.

15 Chuirinn gu luath sios an naimhde; agus thiondainin mo lamh an aghaidh an eascairde.

16 Gheibhte luchd fuath an Tighearna nam breugaire; ach mhaireadh an am sin gu siorruidh.

17 Bheathuicheadh e iad fos leis a chruinneachd as fiorghlainne; agus le mil as a charruig chloiche shasaichin thu.

URNUIGH

## URNUIGH FHEASCAIR.

Salm lxxxii. *Deus stetit.*

THa Dia ag seasamh ann a cothional Phrionsacha ; 's breithe e measg dhaoine.
2 Cia fhad a bheir sibh breith eacorach ; sa ghabhas sibh pearsa nan aindiaghaidh ?
3 Dionaibh am bochd agus an dileachdan ; faic gu 'm faith a mheud 's tha seumach agus an eigin ceartas.
4 Saoreadh iadsan th' air an tilge mach agus am bochd ; teasairge iad o laimh an aindiaghaidh.
5 Cha ghabh iad foghlum na tuigse, ach tha iad dol air an aghaidh a ghna ann an dorchadas ; tha bunaite an talmhain gu leir as an aite.
6 Thuirt mi, 's Dee sibh ; agus clann an ti is ro airde.
7 Ach gheibh sibh bas mar dhaoine ; agus tuitidh sibh mar aon do na prionsachan.
8 Eirich, O Dhe, agus thoir breith air an talamh ; oir gabhaidh tu na cinnich uile mar oighreachd dhuit.

Salm lxxxiii. *Deus, quis similis.*

NA bi a'd' thost, O Dhe, 'sna bi balbh a ghna ; na cum thu fein air ais, O Dhia.
2 Oir seuch, tha do naimhde ri monmhur ; agus iadsan tha toirt fuath dhuit a togail an cinn.
3 Dheilbh iad gu hinnleachdach an aghaidh do pobul ; agus ghabh iad comhairle an aghaidh do mhuintir dhimhir.
4 Thuirt iad, thigeamid, agus sgriosa mid amach iad, nach bi iad nan pobul ni smo ; agus nach bi ainm Israeil ni smo an cuimhne.
5 Oir chuir iad an cinn ra cheile a dh'aon intinn ; agus tha iad an co-bhoinn a taghaidh ;
6 Buthain nan Edomach, agus nan Ishmaelich ; na Moabich agus nan Hagarenich,
7 Ghebal, agus Ammon, agus Amalic ; nam Pillistach, maille riusan tha comhnuidh aig Tyre.
8 Tha Assur fos ceangailt riu ; agus chuidiche iad clann Lot.
9 Ach dean thusa dhoibh mar do na Midianich ; do Shisera, us do Iabin aig Sruth Chisoin,

10 Agus

10 A mhileadh aig Endor; agus a dh' f has mar aolach na lmhain.

11 Dean iad fein agus am prionfacha mar Oreb agus Zeeb; feadh, dean am prionfachan uile cofmhul ri Zeba agus Salmana.

12 A tha 'g radh, gabhamid dhuin fein tighean Dhe an feilbh.

13 O mo Dhia, dean iad cofmhul ri cuibhle; agus mar a chonlach roimh an ghaoith;

14 Cofmhul ris an teine loifgeas am fiogh; agus mar an lafair a chaitheas na beannta.

15 Dean an ruaga' mar fin led' dhoinnion; agus cuir eagal orra led' ftoirm.

16 Cuir an aghaidh fo naire, O Thighearna; chum gu' n iarr iad tainm.

17 Bitheadh iad air an claoidh s air an cradh a ghna ni fmo' s ni fmo; bitheadh iad air an cuir gu naire, agus rachadh iad gu dith.

18 Agus tuigidh iad gur tufa amhain ga 'n ainm Jehobha; an ti 's ro airde thair an talamh uile.

## Salm lxxxiv. *Quam dilecta.*

O Cia gradhach tha t'ionada comhnuidh; thufa Thighearna nan fluadh!

2 Tha miann agus fadal air m' anam gu dhol a fteach an cuirtibh an Tighearn; tha mo chridhe agus m' f heoil ri gairdeachas fan Dia bheo.

3 Seadh, f huair an gealbhann tigh dhi fein, agus an golangaoithe nead, far an cuir i halach; iodhoin t' altaire, O Thighearna nan fluagh, mo Righ agus mo Dhia.

4 Sbeannuichte iadfan tha chomhnuidh ann a'd' thigh: bithidh iad do ghna g'ad mholadh.

5 Sbeannuicht an duine g'am bheil a neart annad; 's aig am bheil do fhlidhe na chridhe.

6 A theid tre ghleann na truaidhe, ga ghnathacha mar thobar; agus tha na fluichd air an liona le huifge.

7 Theid iad o neart gu neart; agus do Dhia nan Dee foillfichear gach aon dibh ann Sion.

8 O Thighearna Dhia nan fluagh, eifd m' urnuidh; eifd O Dhe Jacob.

6 Feuch, O Dhe ar fear tearnaidh; amhairc air gnuis t ungaiche.

7 Theid

7 Theid iad o neart gu neart; agus do Dhia na Dee, taisbeinear gach aon diu an Sion.

8 O Thighearn, Dhia nan sluagh, eisd m' urnuidh; eisd O Dhe Jacob.

9 Feuch, O Dhe ar fear tearnaidh, amhairc air gnùis t'ungaiche.

10 Oir 's fearr aon la a'd' chuirtibh; no mile.

11 Bfhearr leam a bhi am dhorsair ann an tigh mo Dhia; no bhi chomhnuidh ann am buthain na haindiagheachd.

12 Oir is solus agus daingneach an Tighearna Dia; bheir an Tighearna gras agus gloir, 's cha chumar ni maith sam bith o'n mhuintir tha caithe beatha gu diaghaidh.

13 O Thighearna Dhia nan sluadh; sbeannuichte an duine a chuireas a dhochas annadsa.

## Salm lxxxv. *Benedixisti, Domino.*

A Thighearna tha thu air n' f has grasmhor do d' thir; phill thu air falbh bruid Jacob.

2 Mhaith thu cionta do phobul; agus chomhduich thu m peacana uile.

2 Thug thu air falbh do dhiuma uile; agus phill thu thu fein o d' chorruich f heargach.

4 Pill sinne ma seadh, O Dhe ar slainte; agus scuireadh t' f hearg uainne.

5 'M bi thu diumach rinn gu brath; agus an sin thu mach do chorruich o linn gu linn?

6 Nach pill thu aris agus beathaich sinne; chum gu 'n dean do phobul gairdeachas annad?

7 Nochd dhuinne do throcair, O Thighearna; agus deonuich dhuinne do shlainte.

8 Eistidh mi ciod a their an Tighearna umam; oir labhruidh e sithchaimh ri a phobul, agus ri a naoimh, chum nach pill iad air an ais

9 Oir th'a shlainte am fogus dhoibhse air am bheil eagalsan; chum gum bi gloir a chomhnuidh nar tir.

10 Tha trocair agus firinn air comhlucha a cheile; phog fireantachd agus sithchaimh cach a cheile.

11 Fa aidh firinn as an talamh; agus sheall fireantachd a nuas o neamh.

12 Seadh, nochdaidh 'n Tighearna caoimhneas gradhach; agus bheir ar tir uaipe a toradh.

13 Theid fireantachd roimhe; agus feolaidh e 'n imeachd fan
t flighe.

## URNUIGH MHAIDNE.

Latha xvii.

Salm lxxxvi. *Inclina, Domine.*

CROM anuas do chluas, O Thighearna, agus cluinn mi; oir
tha mi bochd agus ann an truaighe,
2 Teafairg thufa m' anam, oir tha mi naomha; mo Dhia, fa-
bhail do fheirbheifeach tha 'g earbs annad.
3 Bi trocaireach dhomh, O Thighearna; oir gairidh mi ort
gach latha.
4 Thoir folas do dh'anam do fhairbhaifich; oir fan riut, O
Thighearn tha mi togail fuas m'anama.
5 Oir tha thufa, a Thighearn, maith agus grafmhor; agus
mor throcaireach dhoibhfe uile tha gairm ort.
6 Thoir eifteachd, a Thighearn, do'm urnuidh; agus beach-
daich air guth m'iarrtais umhal.
7 Ann an am mo thrioblaid gairidh mi ort; oir cluinnidh
tu mi.
8 A meafg nan De cha 'n 'eil aon cofmhuil ruit, O Thigh-
earna; cha 'n 'eil aon is urra dheanamh mar ni thufa.
9 Thig na huile chinneach a rinn thufa agus ni iad aora'
dhuit, O Thighearn; agus bheir iad gloir do d' ainm.
10 Oir tha thu mor, agus a deanamh nithe iongantach; s'tu
amhain Dia.
11 Teagaifg dhomh do fhlighe, O Thighearna, agus gluaifidh
mi a'd' fhirinn; O druid mo chridhe riut fein, chum gu m bi
eagal tainme orm.
12 Bheir mi buidheachas dhuit, O Thighearna mo Dhia, le
m'uile chridhe; agus molaidh mi tainm a chaoidh.
13 Oir fmor do throcair dhomhfa; agus dh' fhuafgail thu
m' anam o'n ifrinn is ifle.
14 O Dhe, tha na huaibhraich air eiridh am aghaidh; agus
dhiarr co-thional dhaoine olc 'n deidh m'anama, agus cha
do chuir iad thufa roimh an fuile.

15 Ach

15 Ach tha thusa, O Thighearna Dhe, lan trocair agus iochd; fad fhulangach, pailt ann am maitheas agus am firinn.
16 O pill thusa ma feadh rium, agus dean trocair orm; thoir do neart do d fheirbheifeach, agus cuidich mac do bhan oglaich.
17 Nochd comhar-eigin orms air mhaith, chum gu 'm faic a mhuintir tha toirt fuath dhomh e, agus gu 'm bi nair orra; cheann gun do chuidich thusa, Thighearna mi, agus gu 'n tug thu folas dhomh.

## Salm lxxxvii. *Fundamenta ejus.*

THA a bunaite air na cnoic naomha; is ionmhuine le'n Thighearn gheatachan Shioin na huile aite comhnuidh Jacob.
2 Tha nithe ro oirdhearc air a labhairt umad; thusa chathair Dhe.
3 Smuainichidh mi air Rahab agus Babilon; maille riusan aig am bheil eolas orm.
4 Feuchaidh fibhfe na Philiftich mar an ceudna; agus iad fud o Thire, maille ris na Morianich, feuch, n fin rugadh e.
5 Agus direar mu Shion gu 'n d rugadh e innte; agus daingnichidh 'n ti 's ro airde i.
6 Aithrifidh an Tighearna e nuair a fgriobhas e m' un pobul; gu'n d ruga' e ann fin.
7 Aithrifidh e mar an ceudna 'n luchd ciuil agus an luchd thrompaide; bithidh mo thoibriche 'ur uile annad.

## Salm lxxxviii. *Domine Deus.*

O Thighearna Dhe mo fhlainte, ghlaodh mi a la fa dhoiche riut; O thige m' urnuidh a fteach a'd' fhianais, aom do chluas ar m' ghairm
2 Oir tha m'anam lan trioblaid; agus tha mo bheatha tarruing am fogus do dh' ifrinn.
3 Tha mi air mo mheas mar aon dhiubhfa theid fios do 'n t flochd; agus tha mi iodhoin mar dhuine aig nach 'eil fpionadh.
4 Saor a meafg na marbh, cofmhuil riusan a th'air an lota, agus laidhe fan uaigh; a tha as cuimhne, agus air an ghearra fios le d' laimh.

5 Leag thu mi fan tfiochd is isle; an ionad dorchadas, agus ann fan doimhne.

6 Tha tf'hearg a laidhe gu cruaidh orm; agus chraidh thu mi led' ftoirme uile.

7 Chuir thu mo luchd eolais fada uam; agus rinn thu mi am ghrain doibh.

8 Tha mi cho teann am priofan; 's nach urrain mi faotain amach

9 Tha mo fhuil a' failnighe le fior thrioblaid; a Thighearna, ghair mi ort gach la, fhin mi mach mo lamhan riut.

10 'M bheil thu foillfich iongantais a meafg na marbh; no an eirich na marbh a ris; agus an toir iad moladh dhuitfe?

11 Am foillfichear do chaoimhneas gradhach fan uaidh; no tf'hireantachd fan fgriofa'?

12 An aithnichear t'oibre iongantach fan dorcha; agus tf'hireantachd fan ionad ann am bheil na huile ni air a dearmad.

13 Riut a ghlaoidh mi, O Thighearn; agus thig m'urnuidh gu moch a'd' lathair.

14 A Thighearna, c'arfon tha thu gabhail grain do m' anam; c'arfon tha thu folach t'aghaidh uam?

15 Tha mi ann truaidhe, agus cofmhuil ris an neach a tha am fogus do'n bais; iodhoin o m'oige fuas dh'f huiling mi t'uabhais le intinn thrioblaidich.

16 Tha do dhiuma feargach a dol tharum; agus mhill t'-eagal mi.

17 Thainig iad ma 'n cuairt domh gach la mar uifge; agus chuairtich iad mi le cheile air gach taobh:

18 Chuir thu mo chairde 's mo luchd-gaoil fada uam; agus dh' f holuich thu mo luchd-eolais as mo fhealla.

## URNUIGH FHEASGAIR.

Salm lxxxix. *Miferecordias Domini.*

Bithidh m' oran a ghna mu choimhneas gradhach an Tighearna; le m' bheul bithidh mi foillfaich t fhirinn, o linn gu linn.

2 Oir thuirt mi, bithidh trocair air a chuir fuas am feaft; daingnichidh tu t fhirinn an s' na neamha.

3 Rinn mi coi-cheangal ri m'fhear thaghta; mhionuich mi
do m' fheirbheifeach Daibhi,

4 Daingnichidh mi do fhliochd am feaft; agus togidh mi
fuas do ri-chathair o linn gu linn.

5 O Thighearna, molaidh na neamha fein toibre iongantach;
agus t' fhirinn ann cothional na naomh.

6 Oir co e ameafg nan neul; a choi'meafarg ris an Tigh-
earna?

7 Agus ciod e ameafg nan De; a bhitheas cofmhul ris an
Tighearna?

8 Tha Dia na chuis eagail ro mhor ann comhairle na naoimh;
agus cuis urram dhoibh fin uile a tha ma 'n cuairt da.

9 O Thighearna Dhia nan fluagh, co tha cofmhul riut; tha
t' fhirinn, a Thighearn 's ro airde, air gach taobh.

10 Tha thu riaghla onfha a chuain; cuiridh tu nan tamh a
tonna nuair a dheirgheas iad.

11 Cheanfich thu 'n Eiphte, agus fgrios thu i; fgap thu do
naimhde am fad le d' ghairdein trein.

12 S'leat na neamha, agus s'leat an talamh fos: leag thu bu-
naite an tfaoghail chruinn, agus na huile ni a th'ann.

13 Rinn thu n'airde tuath, agus an airde deas; ni Tabor agus
Hermon gairdeachas ann a tainm.

14 Tha gairdean trein agad; 's laidir do lamh, agus 's arda
do lamh dheas.

15 Si fireantachd agus cothrum ionad comhnuidh do chath-
rach; theid trocair agus firinn roimh do ghnuis.

16 Sbeannuichte an fluadh, O Thighearn, 's urra gairdeachas
a dheanamh annad; gluaifidh iad ann an folus do ghnuife.

17 Bithidh an toil-intinn gach la ann a tainm; agus ann a
t fhireantachd ni iad an uaill.

18 Oir s'tufa gloir an neart; agus ann a'd chaoimhneas
gradhach togaidh tu fuas ar n' adhairce.

19 Oir fe 'n Tighearna ar didean; fe aon naomh Ifraeil ar
Righ.

20 Labhair thu uair-eigin ri d naoimh ann am foillfeachadh a-
gus thuirt thu: leag mi cuiduicha air neach a tha trein, dh'
arduich mi neach taghta as an fluagh.

21 Fhuair mi mo fheirbhaifeach Daibhi; le 'n ola naomh
dhung mi e.

22 Cumaidh ma lamh e gu daingean; agus neartuichidh mo
ghairdean e.

23 S

23 Cha nurra an namhad forneart a dheanamh air; cha dochuin mac na haingeachd e.

24 Buailidh mi fios an naimhde na lathair; agus cuiridh mi aincheist orrasa aig am bheil fuath dha.

25 Bithidh mo throcair fos agus 'm fhirinn maille ris; agus ann am ainm bithidh adharc air a harducha.

26 Cuiridh mi uachdranachd sa chuan fos; agus a lamh dheas sna tuilte.

27 Gairidh e, s'tu m'athair; mo Dhia, agus mo shlainte laidir.

28 Ni mi mo cheud ghin dheth; ni 's airde na Righre an talmhain.

29 Gleidhidh mi mo throcair dha a chaoidh; agus seasaidh mo choi' cheangal gu teann ris.

30 Bheir mi air a shliochd fos gu mair iad gu brath; agus a Righ-chathair mar laithe neamha.

31 Ach ma threigeas a chlann mo lagh; agus nach gluais iad ann am bhreitheanais;

32 Ma bhriseas iad mo statuis, s'nach coimhead iad m'aitheante; fiosrichidh mi n eaceartas leis an tlait, agus am peaca le sgiursaire.

33 Gidheadh, cha toir mi mo chaoimhneas gradhach gu tur uaithe; s cha cheadich mi m' fhirinn failneacha.

34 Mo chumhnanta cha bhrist mi, 's cha 'n athraich mi an ni chaidh mach as mo bhile; mhionuich mi aon uair air mo naomhachd, nach failnichin Daibhi.

35 Mairridh a shliochd gu siorridh; agus tha chathair mar a ghrian am lathair.

36 Seasidh e daingean gu siorruidh mar a ghealach; agus mar an fhianais fhirinich air neamh.

37 Ach threig thu agus ghabh thu grain do t'ungachte; agus tha thu diumach dheth.

38 Bhrist thu cunanta do sheirbheisich; agus thilg thu a chrun chum an lair.

39 Bhrist thu a fail uile: agus tilg thu sios a dhaingniche laidir.

40 Tha na huile neach theid seachad, ga chreacha; agus tha e air 'n fhas na chuis mhaslidh d'a choirmharsnaich.

41 Thog thu suas lamh dheas a naimhde; agus thug thu air a eascairde uile gairdeachas a dheanamh.

42 Thug thu air falbh faobhar a chlaidhe; agus cha d' tuig thu buaidh dha sa chath.

43 Chuir

43 Chuir thu as a ghloir; agus thilg thu a righ-chathair ſios
gun lar.
44 Ghearrich thu laithean a oige; agus chomhdich thu e le
easonair.
45 Thighearna, cia fad a ni thu thu fein fholach, nan gu
brach; agus an loiſg do chorruich mar theine?
46 O cuimhnich cia gearr mo re; ciod uime rinn thu na
huile dhaoin air ſon neo ni?
47 Ciod an duine tha beo, agus nach faic bas; agus an ſaor e
anam o laimh ifrinn?
48 Thighearna, c'aite am bheil do ſheana chaoimhnais ghradh-
ach; a mhionuich thu do Dhaibhi ann a t' fhirin?
49 Cuimhnich, a Thighearn, an tachdmhaſan a th' aig do
ſheirbhaiſich; agus cia mar tha miſe guilan am uchd achdmha-
ſain moran ſluaidh;
50 Leis an tug do naimhde toibheum dhuit, agus leis an do ma-
ſluich iad chaſ-cheuma t'ungaichte; gu 'n robh 'n Tighearn air a
mhola' a chaoidh. Amen, agus Amen.

---

## URNUIGH MHAIDNE.

### Latha xviii.

Salm xc. *Domine, refugium.*

A Thighearna, bu tu ar tearmun; O aon ginealach gu gi-
nealach eile.
2 Mu'n deach na ſleibhte thoirt amach, no riamh mu'n d'
rinne an talamh no 'n ſaoghal; s'tuſa Dia o bhith-bhuantach
agus ſaoghal gun chrich.
3 Pillear leat duine gu nio ni; a ris their thu, thigibh a ris, a
chlainn nan daoine.
4 Oir cha' n'eil mile bliadhne a'd' ſhealla ach mar an de;
cheann gu n teid ſin ſeachad mar fhaire ſan oiche.
5 Cho luath ſa ſgapas thu iad, tha iad direach mar n'a cho-
dul; agus crionaidh iad air falbh gu grad mar am feur.
6 Sa mhaduin tha e uaine, agus a fas ſuas; ach ſan fheaſgar,
tha e air a ghearra ſios' air a thiormacha ſuas, agus air
ſearga.

7 Air

7 Oir caithidh finne air falbh an a'd' dhiuma ; agus tha finn
fos eagal a' d' chorruich f heargaich.
8 Chuir thu ar mi ghnomhara ann a'd' lathair ; agus ar
peacana diamhair ann an folus do ghnuife.
9 Oir nuair tha corruich ortfa, chaith ar laithean uile thairis,
bheir finn ar bliadhna gu crich, mar fgeul a dh'infear.
10 S iad laithe ar n abis tri fichead bliadhna fa deich, s ge d
robh daoine cho neart-mhor s'gu'n tig iad gu ceithir fichead bliadh-
na ; gidheadh cha' n'eil nan fpionadh ann fin ach faothair agus
bròn ; theid e feachad cho luath, agus cha n 'eil finn idir ann.
11 Ach co bheir fanear cumhachd do chorruich ; oir iodhoin
an deidh fin mar bhitheas eagal air duine, mar fin tha do dhiu-
ma.
12 Mar fin teagaifg duinn ar laithean aireamh ; chum gu 'n
cleachd finn ar cridhe ri gliocas.
13 Pill thus a ris, O Thighearn, fa dheire ; agus bi grafmhor
dod fheirbheifiche.
14 O fafuich finn lod' throcair, agus fin gu luath ; mar fin
ni finn gairdeachas agus bithidh finn ait uile laithean ar
beatha.
15 Thoir fòlas dhuinn anois a ris 'n deidh an am a thug thu
plaigh oirn ; agus airfon nam bliadhna fan d' f huiling finn
bochduin.
16 Nochd t obair do d' fheirbheifiche ; agus do ghloir do'n
clainn.
17 Agus gu robh morachd ghloir-mhor an Tighearna ar Dia
oirne ; foirbhuich thufa obair ar lamha leinn, O foirbhuich thufa
obair ar lamha.

Salm xci. *Qui habitat.*

CO s am bith a ghabhas comhnuidh fo dhidean an ti 's airde ;
ni e tamh fo fgaile an uile-chumhachdaich.
2 Their mi ris an Tighearn, s'tu mo dhochas, agus mo dhaing-
neach laidir ; mo Dhia, anfan earbaidh mi.
3 Oir faoruidh e thu o ribe an tfealgair ; agus on plaigh
ghrainail.
4 Ni e do dhionadh fo a fgiatha, agus bithidh tu tearuinte fo
iteach ; bithidh ionracas, agus f hirin nan fge s na 'n targaid duit.
5 Cha bhi eagal ort o uabhas fam bith fan oiche ; no as an
tfaithead tha 'g itealaich fan latha :

6 No

6 No as a phlaigh tha' g imeachd ſan dorchadas; no as an tinneas tha ri ſgrios mu mheadhon la.
7 Tuitidh mile ri d' thaobh, agus deich mile aig do laimh dheis; ach cha tig e 'm fogus duitſe.
8 Seadh, le d' ſhuile beachduichidh thu; agus chi thu duais an ain-diaghaidh.
9 Oir s'tuſa, Thighearna, mo dhochas: oir ſhuithich thu do thigh dionuidh ro ard.
10 Cha 'n eirich olc dhuit; ni mo thig plaigh ſam bith 'm fogus do d' aite comhnuidh.
11 Oir bheir e aithne do aingle thairis ort; chum do choimhead ann a'd' ſhlighibh uile.
12 Guilainuidh iad thu nan lamha; chum nach dochainn thu do chas ri cloich.
13 Saltraidh tu air an leomhan agus air an nathair nimhe; ni thu 'n leomhan og agus an dragon a ſhaltairt fo d' chaſan.
14 Cheann gu n do ſhuithich e ghradh orm, uime ſin ni mi a ſhaoradh; cuiridh mi ſuas e, cheann gu 'm b' aithne dha m ainm.
15 Gairmidh e orm, agus cluinnidh mi e; ſeadh, tha mi maille ris ann an trioblaid; ſaoraidh mi e, agus bheir mi gu honair e.
16 Saſuichidh mi e le beatha fhada; agus foillſichidh mi dha mo ſhlainte.

## Salm xcii. *Bonum eſt confiteri.*

'S NI maith buidheachas a thoirt do 'n Tighearna; agus mola' a ſheinn do t'ainm, O Thi 's airde.
2 A dhinnſe mu d' chaoimhneas gradhach gu moch ſa mhaduin; agus mu d' fhirinn an am na hoiche.
3 Air inneal ciuil dheich teuda, agus air an cruit; air inneal aid-ghuthach, agus air a chlarſaich.
4 Oir rinn thuſa, Thighearn, miſe ait tre t'oibre; agus ni mi gairdeachas ann a moladh a thoirt air ſon oibre do lamha.
5 O Thighearna, cia glormhor t'oibre; tha do ſmuainte ro dhomhain.
6 Cha toir duine ei-ceile ſo fanear; agus cha tuig amadan e.
7 Nuair tha daoine mi-dhiadhaidh, uaine mar fheur; agus nuair a ſoirbheacheas iadſan uile ata cuir an gniomh aingeachd; n

ſinbithidh iad air an ſgrios am feaſt, ach s'tus, a Thighearn, an Ti 's airde a chaoidh.

8 Oir feuch, theid do naimhde, O Thighearna, feuch, theid do naimhde gu di; agus bithidh iadſan uile ata cuir an gniomh aingeachd air an ſgrios.

9 Ach bith m'adharcſa air a harducha mar adharc an aonaircich; oir tha mi air m'unga' le hola ur.

10 Chi mo ſhuil fos a miann air mo naimhde; agus cluinnidh mo chluas a run mu'n aingaidh tha 'g eiridh ſuas am aghaidh.

11 Faſaidh 'm firean mar chrainn pailme; agus ſgaoilidh e 'm fad mar ſhedar ann an Libanus.

12 A mheud ſa bhios ſuichte ann tigh an Tighearna; blatheas iad an cuirtibh tigh ar Dia.

13 Bheir iad amach fos tuile meas nan aois; agus bithidh iad ſultmhar agus tlachdmhar.

14 Chum gu 'm foillſaich iad cia fior tha 'n Tighearna mo neart; agus nach 'eil eaſ-ionracas ſam bith ann.

## URNUIGH FEASGAIR:

Salm xciii. *Dominus regnavit.*

THa 'n Tighearna na righ, agus chuir e uime truſgan glormhor; chuir an Tighearn uime a thruſgan, agus chrioſruich e e fein le ſpionadh.

2 Rinn e 'n ſaoghal cruinn cho daingean; 's nach gabh e carucha.

3 Reamh o'n thoiſich an t'ſaoghal bha do chathair umhluichte; tha thu a bhi-bhuantachd.

4 Tha na tuilte air eiridh, O Thighearna, thog na tuilte ſuas an guth: thog na tuilte ſuas an tonna.

5 Tha tuinn a chuain trein, agus air boille gu garbh; ach gidheadh tha 'n Tighearna, tha chomhnuidh ſan airde, ni 's treine.

6 Tha do theiſteas, O Thighearna, ro chinteach; tha naomhachd iomchuidh do d' thigh gu brath.

Salm xciv. *Deus, ultionum.*

O Thighearna Dhe, ga 'm buin dioghaltas; thusa Dhe, ga 'm buin dioghaltas, soillsaich thu fein.

2 Eirich, thus a bhreithe an domhain; agus thoir duais do na huaibhrich a reir an toilltinis.

3 Thighearna, cia fad a bheir na hain-diaghaidh: cia fad a bheir na hain-diaghaidh buaidh?

4 Cia fhad a labhras iadsan uile tha deanamh aingeachd cho spiodail; agus a ni iad a leithid a dh' uaill uaibhreach?

5 Tha iad a buailidh sios do phobul, O Thighearna; agus a cuir trioblaid air d' oighreachd.

6 Tha iad a murta' na bantraich, agus a choigrich; agus a cuir an dileachdain gu bas.

7 Agus gidheadh their iad, hu! cha 'n fhaic an Tighearn e; ni mo bheir Dia Jacob fanear e.

8 Thugaibh an aire, sibhse tha ea-ceill a measg an pobul; O sibhs amadana, c'uin a thuigeas sibh.

9 'N ti shuithich a chluas, ne nach cluinn e; no 'n ti rinn an tuil, ne nach fhaic e?

10 No eisin tha toirt oilein do na cinnich; is e theagaisgeas eolas do dhuine, ne nach toir e peanas?

11 'S aithne do 'n Tighearna smuainte duine; nach 'eil iad ach diamhain.

12 'Sbeannuichte an duine smachduicheas tusa, O Thighearna; agus a ni thu theagasg ann a'd' lagh.

13 Chum gu 'n toir thu faidhidin dha an am na hairc; gus am bi 'n slochd air a chladhach air son an ain-diaghidh.

14 Oir cha 'n fhailnich an Tighearn air a phobul; ni mo a threigeas e oighreachd fein.

15 Gus am pill sireantachd air a hais ri breitheanas; leanaidh mhead 's ga 'n bheil cridhe sior i.

16 Co dh' eireas leam an aghaidh an aingidh; na co ghabhas mo phairt an aghaidh luchd an uilc?

17 Mur cuidiche an Tighearna leam; s' beag nach robh m' anam a chuir gu tosd.

18 Ach 'nuair thuirt mi, shieamhnuich mo chas; chum do throcair, O Thighearna, suas mi.

19 Ann an lionmhaireachd nan iomaguine a bha agam am chridh; dhath-urich do sholais m' anam.

20 An gabh thu gnothach ſam bith ri ſtol na haingeachd; tha
dealbh uilc mar lagh?
21 Tha iad ga 'n tional ri cheile an aghaidh anam an f hi-
rean; agus a dite na fala neo-chiontaich.
22 Ach ſe 'n Tighearna mo thearmunn; agus ſe mo Dhia
neart mo mhuinghin.
23 Diolaidh e dhoibh a reir an aingeachd; ſgriosaidh e iad ann
nami-run fein; ſeadh, ſgrioſaidh 'n Tighearna ar Dia iad.

---

## URNUIGH MHAIDNE.

### Latha xix.

Salm xcv. *Venite, exultemus*

O Thigibh, ſinneamaid do 'n Tighearna; deanamaid gair-
deachas gu ſuilbheir, ann an carraig ar ſlainte.
2 Thigeamaid a ſteach 'na lathair le breith-bhuidheachas;
agus taiſbeinmid ſinn fein aobhneach annſan le ſialmaibh.
3 Oir is Dia mor an Tighearna; agus Righ mor oſcionn nan
uile Dhe.
4 Ata uile chriochana talmhain ann na laimh-ſin; agus 's
leis neart nam beann mar an ceudna.
5 Is leiſean an f hairge, agus rinn e i; agus dhealbh a lamh-
an an talamh tiorum.
5 O thigibh, deanamaid adhradh, agus tuiteamaid ſios; agus
ſleuchdamaid ann lathair an Tighearna ar cruith-f hear.
7 Oir is eiſin an Tighearna ar Dia, agus is ſinne pobul
inealtruidh agus caoirich a laimh.
8 An diu 'ma dh'eiſdeas ſibh a ghuth, na cruaidhichibh 'ur
cridheachan; mar ann ſa bhroſnucha, agus mar ann an la
bhuairidh ſan f haſach.
9 'Nuair a bhuair 'ur 'n aithreacha mi; agus a dhearbh iad
mi, agus a chunnaic iad m'oibre.
10 Re da f hichiod bliadhna bha mi air mu ghraineacha leis
a ghinealach ſo, agus thuirt mi; is pobul iad ata air ſeacharan
nan cridheachaibh, oir cha robh eolas aca air mo ſhlighibh.

11 Da

11 Da 'n do mhionnaich mi a'm' fheirg; nach racha' iad a ſteach do 'm ſhuaimhneas.

Salm xcvi. *Cantate Domino.*

O Seinnibh do 'n Tighearn oran nuadh; ſeinnibh do'n Tighearna, a thalaimh gu hiomlan.
2 Seinnibh do 'n Tighearn, agus molaibh ainm; bithibh ag aithris mu a ſhlainte o la gu la.
3 Cuiribh onair an ceill do na cinnich; agus iongantas do na huile pobul.
4 Oir tha 'n Tighearna mor, agus cha fheudar a mho'a' mar is cubhaidh: tha e na chuis eagail os cionn nan uile Dhia.
5 Air ſon uile Dhe nan cinnich, cha' n'eil annta ach iodhail; ach ſe 'n Tighearna rinn na neamha.
6 Tha gloir agus adhradh na lathair; tha cumhachd agus onair na ionad naomha.
7 Thugaibh do'n Tighearna, O ſibhſe chineacha nam poibleach; thugaibh do 'n Tighearn adhradh agus cumhachd.
8 Thugaibh do 'n Tighearna an onair is dligheach d'a ainm; thugaibh leibh tiolaca, agus thigibh ga chuirte.
9 O deanaibh adhradh do'n Tighearna ann a maiſe na naomhachd; bithidh eagal air an talamh uile roimhe.
10 Innſibh 'mach e meaſg nan cinnich, gur e n Tighearna 's Righ; agus gur e an ti rinn an domhain cruinn cho daingean ſnach gabh e carrucha, agus cia mar bheir e breith chothrumach air an pobul.
11 Deanadh na neamha gairdeachas, agus bithe an talamh ait; deanadh an cuan toirm, agus na huile ni a th' ann.
12 Bithe an mhachair aoibhneach, agus na huile ni th'ann: 'n ſin ni uile chraobhan na caoille gairdeachas ann ſianais an Tighearna.
13 Oir tha e teachd, oir tha e teachd thoirt breith air an talamh; agus le ſireantachd thoirt breith air an t ſaoghal, agus air an pobul le fhirinn.

Salm xcvii. *Dominus regnavit.*

THA 'n Tighearna na Righ, feudaidh 'n talamh bhi ait; ſeadh, feudaidh lionmhaireachd nan eilean a bhi ait uime ſin.

2 Tha

2 Tha neoil agus dorchadas mu thimchioll ; 's iad fireant-
achd agus breitheanas ionad-comhnuidh a chathrach.
3 Theid teine roimhe ; agus loifgear fuas a naimhde air gach
taobh.
4 Thug a dhealanach dealra do 'n t faoghal ; chunnuic an
talamh i, agus bha e fo eagal.
5 Leagh na cnoic mar cheir am fianuis an Tighearna ; am
fianuis Tighearna an faoghal gu leir.
6 Chuir na neamha an ceill a fhireanteachd ; agus chunnaic
an fluagh uile a ghloir.
7 Gu 'n robh iadfan uile fo amhla a ni adhradh do Iomhaidhe
fhnoighte, agus aig am bheil tlachd ann an De diamhain thug-
aibh adhra dhafan, fibhfe nan uile Dhe.
8 Chuala Sion fin, agus rinn i gairdeachas ; agus bha nigh-
eana Juda ait, air fon do bhreitheanais, O Thighearna.
9 Oir tha thufa, a Thighearna, airde os cionn an ta-
lamh uile ; tha thu air t' arducha fada os cionn nan uile
Dhe.
10 O fibhfe leis an ionmhain an Tighearna, faicibh gu 'm
fuathaich fibh an ni tha olc ; coimhididh 'n Tighearna anma a
naoimh ; faoraidh e iad o laimh an ain-diaghidh.
11 Tha folus air eiridh fuas do'n fhirean ; agus aoibhneas
fubhach dhoibhfin aig am bheil cridhe treibh-dhireach.
12 Deanaibhfe gairdeachas fan Tighearna, a fhireana ; agus
thugaibh buidheachas re cuimhnichean a naomhachd.

## URNUIGH FHEASGAIR.

Salm xcviii. *Cantate Domino.*

O Seinnibh oran nuadh do 'n Tighearn, oir rinn e nithe
miorbhuileach.
2 Le laimh dheis, agus le ghairdean naomh ; fhuair e dha
fein buaidh.
3 Dh' foillfich an Tighearna a fhlainte ; nochd e a fhirean-
tachd gu foillear am fianuis nan cinneach.
4 Chuimhnich e a throcair agus fhirinn do thigh Ifraeil ;
agus chunnaic uile chriocha an domhan flainte ar Dia-ne.
5 Nochdaibh fibh fein aoibhneach do 'n Tighearna, a dhu-
chana uile ; feinnibh, deanaibh gairdeachas, agus thugaibh
buidheachas.

6 Molaibh

6 Molaibh an Tighearn air a chlarſaich ; ſeinnibh do 'n chlarſaich le ſalm breith-bhuidheachas.

7 Le trompaide agus ſaltaire fos ; O nochduibh ſibh fein aoibhneach ann lathair an Tighearna an righ.

8 Deanadh an cuan farum, agus na h uile ni a th' ann : an ſaoghal cruinn, agus iadſan tha chomhnuidh ann.

9 Buaileadh na tuilte am baſa, agus bithe na cnoic aoibhneach le cheile am fianais an Tighearna ; oir tha e air teachd a thoirt breith air an talamh.

10 Le fireantachd bheir e breith air an t ſaoghal ; agus air an phobul le ceartas.

## Salm xcix. *Dominus regnavit.*

'S E 'n Tighearn is righ, cia neo' thoilichte air bith a bhitheas an pobul ; tha e na ſhuidhe eidir na cheruba, cia neo' ſhoidheach air bith a bhios an talamh ?

2 Tha 'n Tighearna mor ann an Sion ; agus ard of cionn na huile ſhluaigh.

3 Bheir iad buidheachas do t ainm ; a tha mor, iongantach, agus naomha.

4 'S ionmhuin le neart an righ breitheanas, dhumhluich thu cothrum ; chuir thu 'n gniomh breitheanas, agus fireantachd an Jacob.

5 O arduichibh 'n Tighearna ar Dia ; agus tuitibh ſios aig ſtol a choiſe, oir tha e naomha.

6 Maois agus Aaron a meaſg a ſhagarta, agus Samuel a meaſg a mheud ſa ghairmeas air ainm ; ghairm iad ſin air an Tighearna, agus chual e iad.

7 Labhair e riu as an baideal neoil ; oir choimhead a theiſtis agus an lagh a thug e dhoibh.

8 Chual thu iad, O Thighearn ar Dia ; thug thu maitheanas doibh, O Dhe, agus pheanaſaich thu nan innleachda.

9 O arduichibh 'n Tighearna ar Dia, agus deanibh adhradh dha air a chnoc naomh ; oir tha 'n Tighearna ar Dia naomh.

## Salm c. *Jubilate Deo*

O Bithibhſe aoibhneach ſan Tighearn, a thiribh uile ; deanaibh ſeirbheis do'n Tighearn le haiteas, agus thigibh a ſteach na lathair le horan.

2 Bithibh cinnteach gur e 'n Tighearn is Dia ; 's eisin a rinn sinn, agus cha sinn fein ; 'sinne a shluagh, agus caoirich ionaltraidh.

3 O rachaibh a steach na gheata le breith-buidheachas, agus na chuirtibh le cliu ; bithibh taingeil da, agus labhraidh maith mu ainm.

4 Oir tha 'n Tighearna grasmhor, tha throcair siorruidh ; agus a fhirin buan o ghinealach gu ghinealach.

Salm ci. *Miserecordiam & judicium.*

BIthidh m' oran air trocair agus breitheanas ; dhuitse, O Thighearna, ni mi ceol.

2 O bitheadh tuigse agam ; ann an slidhe na diaghachd.

3 C'uin' a thig thu m'ionnsuidh ; gluaisidh mi ann am thigh le cridhe foirse.

4 Cha ghabh mi ni aingidh o's laimh ; 's fuathach leam peacana na heas-ionracas ; cha lean a leithid sin rium.

5 Triallaidh an cridhe daoirbh uam : 's cha ghabh mi eolas air duin' aingidh.

6 Co sam bith bheir toibheum os niosal ga chaoimhearsnach ; ni mite a sgrios.

7 Co sam bith aig am bheil sealla uaibhreach agus togradh ard ; cha 'n fhuiling mi e.

8 Tha mo shuile a sealltuin air a mheud 's tha fireanach san tir ; chum sgu gabh iad comhnuidh maille rium.

9 Co sam bith a chaitheas a bheatha gu diaghidh ; bithidh e na sheirbhaiseach agamsa.

10 Cha ghabh neach cealgach sam bith comhnuidh a'm' thighse ; cha 'n fhuirich an neach a dhinnseas breugan am shealasa.

11 Sgriosaidh mise gu luath na huile ain-diaghaidh a tha san tir ; chum sgu 'm spionadh mi iadsan uile ata cuir an gniomh haingeachd o bhaile an Tighearna,

URNUIGH

## URNUIGH MHAIDNE.

Latha xx.

Salm cii. *Domine, exaudi.*

CLuinn m'urnuidh, O Thighearna; agus thigeadh m'eidheach a'd' ionnfuidh.

2 Na foluich do ghnuis uam an am mo thrioblaid; aom do chluas rium an nuair a ghairmeas mi, O cluinn mi, agus fin gu fior luath.

3 Oir tha mo laithin air caith as mar dheatach; agus tha ma chnamhan air losga fuas mar athainte teine.

4 Tha mo chridhe air a bhuala fios, agus air fearga mar f heur; ionnas gun dhearmad mi m' aran ithe.

5 Air fon guth m'ofnuich; 's gann a leanas mo chnamhan ri m' f heoil.

6 Tha mi mar phelican fan f hafach; agus mar an coileach-oiche a th' ann fa di-threabh.

7 Rinn mi fairc, agus tha mi iodhoin mar ghealbhann; tha fuidhe na aonar air mulach an tighe.

8 Tha mo naimhde ga 'm mafluchadh re fad an latha; agus iadfan tha caothaich rium, tha iad mionuichte le cheile am aghaidh.

9 Oir dhith mi luaithre mar gum b'aran e; agus mhaifg mi mo dheoch le deoir.

10 Agus fin air fon t'f hearg 's do chorruich; oir thug thu fuas mi, agus thilg thu fios mi.

11 Tha mo laithean air teiche as mar fgaile; agus tha mi air fearga mar f heur.

12 Ach mairidh tufa, O Thighearn, gu fiorruidh; agus do chuimhneachan air feadh na huile ghinealach.

13 Eiridh tu, agus ni thu trocair air Sion; oir tha 'n tam dhuit trocair dheanamh cire, feadh, tha 'n tam air teachd.

14 Agus c'arfon? tha do fheirbheifidhe a fmuaineach air a clacha; agus 's truagh leo bhi ga faicin ann fan duflach.

15 Bithidh eagal t'ainme air na cinnich, O Thighearna; agus
air uile righre an talmhain as do mhorachd.
16 'Nuair thogas an Tighearna ſuas Sion; agus an nuair a
dh'f hoillſichear a ghloir.
17 'Nuair a philleas e ri urnuidh an uireaſbhuich bhochd;
agus nach dean e tair air an iarrtas.
18 Bithidh ſo air a ſgriobhte air ſon na muintir a thig
nan deidh; agus bheir na daoine a bhitheas air am breith mo-
ladh do'n Tighearna.
19 Oir ſheall e ſios o ionad naomh; as na neamha bheach-
daich an Tighearna air an talamh.
20 Chum gu 'n cluinneadh e tuireadh na muintir a th'ann
am braideanas; agus gu 'n ſaor e chlann a th' air an orducha
gus bas;
21 Chum gu 'n cuir iad ainm an Tighearna 'n ceill ann an
Sion; agus adhra aig Hieruſalem;
22 'Nuair tha 'n pobul air tional ri cheile; agus na righ-
eachda fos gu ſeirbheis a dheanamh do'n Tighearna.
23 Thug e ſios mo neart ann am thuras; agus ghearruich e
mo laithean.
24 Ach thuirt miſe, O mo Dhia, na toir air falbh mi ann
am meadhon m'aoiſe; air ſon mo bhliadhnaidh, mairidh iad air
feadh na huile ginealach.
25 Leag thuſa, Thighearna, an tus bunaite an talmhain; agus
ſ' iad na neamha obair do lamha.
26 Theid iadſan gu di, ach mairidh tuſa; ſaſaidh iad ſean
mar aodach;
27 Agus mar bhrat ni thu 'n caochla; agus caochlar iad;
ach 's'tus' an neach ceudna, agus cha 'n f hailnich do bhliadh-
naidh,
28 Buanuichuidh clann do ſheirbheiſiche; agus ſeaſaidh 'n
ſliochd daingean ann a'd' ſhealla.

Salm ciii. *Benedic, anima mea.*

MOL' an Tighearna, O m' anam; agus mola' gach ni tha
'n taobh ſtigh dhiom a ainm naomha.
2 Mol' an Tighearn, O m' anam; agus na di chuimhnich a
thiolaca uile;
3 'N ti a mhaitheas duit do pheaca' uile; agus a ſhlanuicheas
t'an-mhuinneachda gu leir;

4 'N ti thearnas do bheatha o dhoruin; agus tha do chrunadh le trocair agus caoimhneas gradhach,

5 'N ti shasuicheas do bheul le nithe maithe; ga d' dheanamh og agus sultmhar mar iolair.

6 Tha 'n Tighearna cuir an gniomh fireantachd agus breitheanas; air an sonsan uile th' air am for-eigne le hea-coir.

7 Dh' fhoillsich e shlithibh do Mhaois; 's oibre do chlainn Israeil.

8 Tha 'n Tighearna lan iochd agus trocair: fad-fhulangach agus mor ann am maitheas.

9 Cha bhi e 'n comhnuidh ri tagra; ni mo a ghleidheas e fhearg gu brath.

10 Cha do rinn e oirn a reir ar peacana; 's cha tug e duais duinn a reir ar naingeachda.

11 Oir seall cia arda na neamha an coimeas ris an talamh; 's co mhor tha throcair dhoibhsin air am bi eagal roimhe.

12 Seall fos cia farsaing tha 'n airde n'ear o 'n aird an iar; s co fhad a chuir e ar peacana uainn.

13 Seadh, mar ghabhas athair truas ri chlainn fein; iodhoin mar sin tha 'n Tighearna trocaireach dhoibhsin air am bheil eagal.

14 Oir s aithne dha co dheth a rinne sinn: is cuimhne leis nach 'eil annain ach duslach.

15 Cha 'n'eil laithean duine ach mar fheur; oir tha e teachd fo bhlath mar luidh na machrach.

16 Oir cha luath sa theid a ghaoth thairis air, tha e air falbh; agus cha 'n aithne d'a aite e ni smo.

17 Ach mairidh maitheas trocaireach an Tighearna re saoghal nan saoghal, orrasan air am bheil eagal; agus a fhireantachd air clann an cloinne.

18 Iodhoin air a mheud sa choimhdeas a chumhnanta; 'sa smuainaicheas air aitheanta chum an deanamh.

16 Dhumhluich an Tighearna a chathair, ann an neamh; agus tha righeachd a riaghla thar gach uile.

20 O molaibh an Tighearna, sibhse aingle a 's leis fein; sibhse aig am bheil barrachd ann an neart; sibhs tha coimhliana aitheana agus tha 'g eisteachd ri guth a bhriathra.

21 O molaibh an Tighearna, sibhse a shloidh uile; sibhse a sheirbheisiche tha deanamh a thoil.

22 O labhraibh maith mu'n Tighearna, gach uil' oibre as leis; ann an ionada a Thighearnais uile; mol' thusa an Tighearna, O m'anam.

URNUIGH

## URNUIGH FHEASCAIR.

Salm civ. *Benedic, anima mea.*

MOL' an Tighearna, O m'anam ; O Thighearna mo Dhia, tha thu anabarach ghlormhor, tha thu air do fgeuduch.. le morachd agus onair

2 Tha thu gad uimeacha fein le folus mar gu'm b'ann le trufgan ; agus a fgaoile mach na neamha mar chuirtein.

3 'N ti a leag failthean a fheomra ann fna huifgeacha ; agus a deanamh charbada do na neoil, agus ag imeachd air fgiatha na gaoithe.

4 Tha e deanamh aingle nan fpiorada ; agus a mhiniftaire nan teine lafara.

5 Leag e bunaite an talmhain ; chum nach gluais e am fam bith.

6 Chomhduich thu e leis an doimhneachd mar ga b'ann le haodach ; fheas na huifgeacha air an beanntain.

7 Le tachdmhafan teichidh iad ; aig guth do thairneanich tha iad fo eagal

8 Tha iad a dol fuas cho arda ris na cnoic, agus fios, do na glinn gu hiofal : iodhoin gus an aite a dhorduich thu dhoibh.

9 Shuidhich thu 'n criocha nach racha iad tharta ; ni mo a philleadh iad air ais a dh'fholach na talmhain.

10 Tha e cuir nan fruthan a chum nan aibhnichean ; tha ruidh a meafg nam beann.

11 Oluidh uile bheathaiche na machrach dhich ; agus caifgidh na h'afail fhiadhaich an iota.

12 Laimh riu bi 'n aiteacha tamh aig eanlaith an adhair ; agus ni iad ceol a meafg nan geuga.

13 Tha e 'guifgeacha na 'm beannta o 'n airde ; tha 'n talamh air a lionadh le toradh toibre.

14 Tha e toirt amach feoir air fon na fpreidhe ; agus luidh uaine air fon feum dhaoine.

15 Chum gu 'n toir e lon as an talamh, agus fion a ni ait cridhe an duine ; agus ola a ni a ghnuis fuilbheir, agus aran a neartucha cridhe an duine.

16 Tha craobhan an Tighearna fos lan bri ; iodhoin fedair Libanus a rinn e fhuidheacha :

17 Ann

17 Ann ſan ni na heoin an nid; agus tha na craobhan giumhais na 'n aite tamh do'n ſtorc.
18 Tha na cnoic arda nan tearmunn do na gobhair fhiadhaich; agus mar ſin tha na creaga' ciachiach air ſon nan coinain.
19 Dhorduich e ghealach air ſon amana ſonruichte; agus 's aithne do'n ghrein a dol fuatha.
20 Ni thu dorchadas chum 's gur oiche e; ann ſan gluais uile bheathaiche an di-threabh.
21 Na leomhain a beuchach an deidh a cobhartaich; tha iad g' iarruidh am bithe o Dhia.
22 Eiridh ghrian, agus theid iad air ſalbh le cheile; agus laidhidh iad ſios na garidh.
23 Theid duine amach gu obair, agus gu ſhaothair; gus an tig am feaſgar.
24 O Thighearna, cia lionmhar toibre; ann an gliocas rinn thu iad uile, tha 'n talamh lan do'd ſhaoibhreas.
25 Mar ſin tha an cuan mor agus farſuing mar an ceudna; ann ſam bheil nithe a ſnaga gun aireamh, araon beathaiche beag agus mora.
26 'N ſin tha na loingeas a ſiubhal, agus an ſin tha n lebhiatan ſin; a rinn thu gu t'ugradh ann.
27 Tha iad ſin uile a' feithe ort; chum gu 'n toir thu biadh dhoibh na am iomchuidh fein.
28 'Nuair a bheir thu dhoibh e, tionalaidh iad e: agus 'nuair a dh'fhoſglas tu do lamh, tha iad air an liona' le maith.
29 'Nuair a folucheas tu t'aghaidh; tha iad fo thrioblaid; 'nuair bheir thu air falbh an anail, gheibh iad bas, agus tha iad air am pille air ais chum an duſlach fein.
30 'Nuair a leigeas tu dod' ſpiorad dol amach, bithidh iad air an cruthachadh; agus ath-nuadhichidh tu aghaidh an talmhain.
31 Mairidh morachd ghlormhor an Tighearna gu brath; ni 'n Tighearna gairdeachas na oibre.
32 Criothnuichidh 'n talamh ma ſealleas e urra; ma ni e ach beantain ris na cnoic, theid deathach uatha.
33 Seinnidh mi do'n Tighearna cho fhad ſa 's beo mi; molaidh mi mo Dhia m' feadh ſa bhios bith agam.
34 Agus mar ſin toillichidh m'-fhocail e; bithidh m' aoibhneas ſan Tighearna.
35 Air ſon pheacairc, bithidh iad air an caithe as an talamh, agus thig an tain-diaghidh gu crich, mol' thuſa an Tighearn, O m'anam, mol' an Tighearna.

URNUIGH

## URNUIGH MHAIDNE

Latha xxi.

Salm cv: *Confitemini Domino.*

O Thugaibh buidheachas do'n Tighearna, agus gairmaibh air
a ainm; innsibh do'n tsluagh ciod na nithe a rinn e.
2 O bitheadh 'ur n orain air, agus molaibh e; agus bith-
eadh 'ur cainnt air uile a oibre iongantach.
3 Deanaibh gairdeachas na ainm naomha; deanadh an cridhe-
sa gairdeachas tha 'g iarruidh 'n Tighearna.
4 Iarruibh n Tighearn agus a neart; iarruibh aghaidh gu
brath.
5 Cuimhnuichibh na hoibre miorbhaileach a rinn e; a iongan-
tais, agus breitheanais a bheoil.
6 O sibhse shliochd Abraham a sheirbhaisiche; sibhse a chlann
Jacob a mhuintir thaghta.
7 'Se an Tighearna ar Dia; tha bhreitheanais ann san domh-
an uile.
8 Bha e do ghna cuimhneachail air a chumhnanta 's a
ghealla; a rinn e do mhile ginealeach.
9 Iodhoin an cumhnanta rinn e ri Abraham; agus a mhoid
a mhionaich e do Isaac.
10 Agus dhorduich e an ni ceudna do Jacob mar lagh; agus
do Israeil mar theisteas siorruidh.
11 Ag radh, dhuitsa bheir mi tir Chanaan; cranchar 'ur n
oighreachd.
12 Nuair nach robh iad fathast ach nam buidhinn bheag;
agus iad nan coigrich san tir,
13 Ciod an tam a chaidh iad o aon chinneach gu cin-
neach eile; o aon righeachd gu pobul eile.
14 Cha leig e do dhuine sam bith cron a dheanamh
dhoibh; ach thug e achdmhasan do righre air an sgath.
15 Na beanaibh ri m ungaichte; agus na deanaibh dochan
sam bith dom' fhaidhean.

16 Oshar,

16 Ofbar, gairm e gainne air an tir ;a gus fgrios e ui e lón
an arain.
17 Ach chuir e duine rompa ; iodhoin Jofeph, neach a
chaidh reice gu bhi na thrailt.
18 Dhochain iad a chafan fan chaf-cheap ; chaidh n t'iarann
a fteach na anam.
19 Gus an tainig an tam fan d' f hiofruchadh a chus ; dh'
earbh focal an Tighearna e.
20 Chuir an righ aithne, agus dh' f huafgail e air; leag prionn-
fa an tfluaigh leis dol as faor.
21 Rinn e na uachdran fos air a thigh e ; agus na f hear
riaghailt air a mhaoin uile.
22 Chum eolas a thoirt da phrionfuidh a reir a thoil ; agus a
theagafg d'a fheanaire gliocas.
23 Thainig Ifraeil fos do'n Eiphte ; agus bha Jacob na choig-
rich an tir Ham.
24 Agus chuir e'n lionmhoireachd a phobull gu ro mhor ;
agus rinn e iad ni bu treife na an naimhde.
25 Dream aig an ronh an cridhe air thionda 's gun tug iad
fuath ga pobull ; agus gu 'n bhuin iad gu mealtach ri fheir-
bheifiche.
26 'N fin chuir e uaithe Maois a fheirbheifeach ; agus Aron,
an neach a roghnuich e.
27 Agus dh' f hoillfaich iad fin a chomharadh na meafg ; agus
iongantais ann an tir Ham.
28 Chuir e mach dorchadas, agus bha dorchadas ann ; agus
cha robh iad umhal da f hocal.
29 Thionda e 'n uifgeacha gu fuil ; agus mharbh e 'n iafg.
30 Thug an tir amach lofgain ; feadh, ann an feomruiche an
righre.
31 Labhair e 'm focal, agus thainig gach gne chuileaga ; agus
miala nan criocha uile ;
32 Thug e dhoibh clacha meallain air fon uifge ; agus laf-
ruiche teine nan tir.
33 Bhuail e 'm fineamhuine fos agus an crainn f hige ; agus
mhilleadh na craobhan a bha nan criocha.
34 Labhair e 'm focal agus thainig na fionnan f heoir, agus
cateirpillair gun aireamh ; agus dhithe iad fuas am feur uile a
bha nan tir, agus mhilleadh iad meas an fearann.
35 Bhuail e gach ceud-ghin a bha nan tir ; iodhoin toifeach
an neart gu leir.

36 Thug

36 Thug e mach iad fos le or agus airgid; cha robh neach anmhunn a measg an treabha.

37 Bha n' Eiphte ait nuair theich iad; oir bha eagal orra rompa.

38 Sgaoil e mach neul gu bhi na chomhducha; agus teine a thoirt solus an am na hoiche.

39 Air an iarrtas thug e dhoibh geara-goirt; agus lion e iad le aran neamha.

40 Dh'fhosgail e an charruig chloiche, agus shruth an tuisge mach; ionas gun ruith aibhnichean ann s'na haiteacha tioram:

41 Agus c'arson? oir do chuimhnuich e ghealla naomha; agus Abraham a sheirbhaisich.

42 Agus thug e mach a phobull le haoibhneas; agus a mhuintir thaghta le haiteas.

43 Agus thug e dhoibh fearann nan cinneach; agus ghabh iad mar oighreachd saothair an tsluaigh.

44 Chum gu n coimhdeadh iad a statuis; agus gu 'n tuga' iad aire da reachdaibh.

## URNUIGH FHEASGAIR.

Salm cvi. *Confitemini omino.*

O Thugaibh buidheachas do 'n Tighearna: oir tha e grasmhor; agus maireadh a throcair gu siorruidh.

2 Co dh'fheudas gniomhara uasal an Tighearna a labhairt; no a mhola' gu leir a fhoillseacha amach.

3 'Sbeannuichte iad a choimhdeas breitheanas an comhnuidh; agus a ni fireantachd.

4 Cuimhnuich orm, O Thighearna, areir an deidh-ghean a tha 'gad do d' phobull, O fiosruich mi led' shlainte.

5 Chum gum faic mi sonas do mhuintir taghta; agus gu 'n dean mi gairdeachas ann an aoibhneas do phobull, 's gus gu 'n toir mi buidheachas maile ri t'oighreachd.

6 Pheacuich sinne le'r naithriche: rinn sinn an eacoir, agus bhuin sinn gu haingidh.

7 Cha d'thug ar n' aithriche fanear do tiongantais san Eiphte, ni mo ghleidh iad do mhor mhaitheas air chuimhne: ach bha iad eas-umhal aig an fhairge. iodhoin aig an fhairge ruaidh.

8 Gidheadh

8 Gidheadh, chuidich e iad air fgath ainme; chum gu m'feu-
dadh e a chumhachd a chuir ann ceil.
9 Chronuich e fos an f hairge ruadh, agus thiormuich e fuas i;
mar fin threoruich e iad tre 'n doimhneachd, mar tre 'n f ha-
faich.
10 Agus fhaor e iad o lamh an cafcairde; agus thearuin e
iad o laimh an namhad.
11 Air fon na muintir ud chuir trioblaid orra, bhath na h-
uifgeacha iad; 's cha d' f hagа aon diu
12 'N fin chreid iad a fhocail; agus fheinn iad mola' dha.
13 Ach an deigh tamuil dhi-chuimhnich iad a oibre; agus cha
d'fhuirigh iad ri chomhairle.
14 Ach thainig an miann orra fan f hafach; agus bhuair iad
Dia fan di-threabh.
15 Agus thug e dhoibh am miann; agus chuir e caoile mar
an ceudna nan anma.
16 Chuir iad corruich air Maois fos ann f na pailleana; agus
air Aron naomh an Tighearna.
17 Mar fin dh'f hofgail an talamh, agus fhluig e Datan fuas;
agus dh'f holuich e cothional Abiram.
18 Agus las an teine nan cuideachd; loifg an lafair fuas na
hain-diaghaidh.
19 Rinn iad laogh ann an Horeb; agus rinn iad adhradh
do 'n iomhaidh leaghta.
20 Mar fo chaochal iad an gloir; gu coflas laoidh a dhitheas
faoidh.
21 Agus dhearmaid iad Dia an Slanui-f hear; a rinn nithe
cho mhor fan Eiphte.
22 Oibre iongantach ann an tir Ham; agus nithe eagalach
ri taobh na fairge ruaidhe.
23 Mar fin thuirt e, gu fgriofaidh e iad, mur feafadh Maois
aon thaghta roimh fa bhearn; chum a chorruich fheargach a phille
air falbh, 'n teagal gu 'n deana e iad a fgrios.
24 Seadh, rinn iad fanoid mu'n tir thaitneach fin; agus
cha d'tug iad creideas da f hocal.
25 Ach rinn i-d monmhur na m paillaine: agus cha d' eifd
iad ri guth an Tighearna.
26 'N fin thog e fuas a lamh nan aghaidh; gu 'n iad a
fgriofadh fan f hafach.
27 A thilge mach an fliochd ameafg nan cinneach; agus
gu 'n fgapa ann s na thiribh.

28 Ceangail iad iad-fein ri Baal-peor ; agus dhith iad iobair-
tean nam marbh.
29 Mar ſo bhroſnuich iad e gu corruich le 'n innleachdan
fein ; agus bha 'n phlaigh mor nam meaſg.
30 'N ſin ſheas Phineas ſuas agus rinn e urnuidh ; agus mar
ſin ſguir a phlaigh.
31 Agus bha ſin air a mheas dha mar fhireantachd ; air
feadh gach uile linne gu brath.
32 Chuir iad fearg air fos aig uiſgeacha na ſtri ; ionnas gu
'n d' rinn e peanas air Maois air an ſga' ;
33 Cheann gun do bhroſnuich iad a ſpiorad ; ionnas gun
labhair e gu hath-ghairid le bhile.
34 Ni mo a ſgrios iad na cinnich ; mar d' aithn an Tighear-
na dhoibh.
35 Ach bha iad air a meaſga air-feadh nan cinnich ; agus
dh'fhoghlaim iad an oibre.
36 Ann a mheud s gu 'n tug iad adhradh da 'n iodhala, a
phill gu'n caithe fein ; ſeadh, dh' iobair iad a mic agus a nighea-
na do dheamhna.
37 Agus dhoirt iad fuil neo-chiontaich, iodhoin fuil a mic a-
gus a nighean ; a dh'iobair iad do iodhala Chanan, agns bha 'n
tir air a ſalacha le fuil.
38 Mar ſo bha iad air an truaille le n' oibre fein; agus chaidh
iad air ſtriopachas le 'n innleachda fein.
39 Uime ſin las corruich an Tighearna an aghaidh a phobul;
ionnas gun ghabh e grain r'a oighreachd fein.
40 Agus thug e thairis iad an laimh nan cinneach : agus bha
mhuintir thug fuath dhoibh, nan tighearna thairis orra.
41 Rinn an naimhde am foirgne ; agus bha iad nan uachdar-
ain orra.
42 'Sioma' uair a ſhaor e iad ; ach rinn iad ceannairc na
aghaidh le 'n innleachda fein : agus thuga' ſios nan aingeachd
iad.
43 Gidheadh, 'nuair chunnaic e an airc ; chual e 'n gearan.
44 Chuimhnich e air a chumhnanta, agus ghabh e truaghas
dhiu, areir lionmhoireachd a throcaire ; ſeadh, thug orra-
ſan uile thug am braighdeanas iad, truaghas a ghabhail
riu.
45 Saor ſinn, O Thighearna ar Dia, agus tionail ſinn a meaſg
nan cinneach ; chum gu 'n toir ſinn taing d'a tainm naomh s
gu 'n dean ſinn arn'uaill as do mholadh.

46 Beannuichte

46 Beannuichte gu 'n robh Tighearna Dia Iſraeil o bhi-bhuantachd, agus ſaoghal gun chrich : agus abradh an pobull uile, Amen.

---

## URNUIGH MHAIDNE.

### Latha xxii.

Salm cvii. *Confitemini Domino,*

O thugaibh taing do 'n Tighearna, oir tha e graſmhor ; agus mairidh a throcair gu ſiorruidh.
2 Thugeadh a mhuintir taing do'n Tighearn a ſhaor e ; agus a do'f huaſgail e o laimh an namhad.
3 Agus a thionail e as na thiribh, o'naird an ear, agus o'n aird an iar ; o'n airde tuath, agus deas.
4 Chaidh iad air ſeachran as an tſlighe ann ſan f haſach ; agus cha d' f huair iad baile gu comhnuicha ann ;
5 Ocrach agus iotmhor ; dh'f hannaich an anma annta.
6 Mar ſin ghlaodh iad ris an Tighearna na 'n trioblaid ; agus dh'f huaſgail e iad o'n teann eigin.
7 Threoruich e iad amach air an tſlighe cheart ; chum gu 'n racha iad dhionnſaidh a bhaile ſna ghabh iad comhnuidh.
8 O gu 'n tuga' daoine mola' do' n Tighearna air ſon a mhaitheis ; agus gu'n cuiridh iad an ceill na hiongantais tha e deanamh air ſon clainn nan daoine ?
9 Oir ſaſuichidh e 'n tanam falamh ; agus lionadh e 'n tanam ocrach le maitheas ;
10 Mheud 's tha ſuidhe 'n dorchadas, agus an ſgaile bhais ; air bhith dhoibh ceangailt gu teann an truaghe, agus an iarunn.
11 Cheann gun d' rinn iad ceannairc an aghaidh briathra an Tighearna ; agus gun chuir iad an neo-brigh comhairle an ti 's airde.
12 Thug e ſios an cridheacha fos le tuirſadh : thuit iad ſios, agus cha robh aon neach a dheana cobhair orra.
13 Mar ſin 'nuair a ghlaodh iad ris an Tighearna na 'n trioblaid : dh'f huaſgail e orra as an teann eigin.

14 Oir thug e iad a dorchadas, agus a ſgaile a bhais; agus
bhris 'n cuibhriche na 'm bloide.
15 O gu mola' daoine uime ſin an Tighearna air ſon a mhai-
theas; agus gu 'n cuireadh iad an ceill na hiongantais tha e
deanamh do chlainn nan daoine!
16 Oir bhriſt e na geatacha prais; agus bhuail e na croinn
iaruinn na 'm bloide.
17 Tha na hamadain air an ſgiurſa air-ſon nan peacadh; a-
gus air ſon an aingeachd.
18 Ghabh an anma fuath da gach gne bhith; agus s' beag
nach robh iad iodhoin aig dorus a bhais
19 Mar ſin 'nuair a ghlaodh iad ris an Tighearn na 'n trio-
blaid; dh'fhuaſgail e orra as an teann-eigin.
20 Chuir e mach a fhocal, agus leighis e iad; agus ſhabhala
iad o an doruinn.
21 O gu mola' daoine an Tighearna air ſon a mhaitheis; a-
gus gu 'n cuiridh iad an ceill na hiongantais tha e deanamh do
chlainn nan daoine!
22 Gu'n tairge iad dha iobairt breith-bhuidheachas; agus
gu'n innſe iad amach a oibre le haoibhneas!
23 A mhuintir theid ſios do'n chuan ann an loingeas; agus
tha cuir an gniomh an gnothaiche ann s na huiſge mora.
24 Tha iad a ſin a faicin oibre an Tighearna; agus ion-
gantais ſan doimhneachd.
25 Oir le ghuth eiridh a ghaoth ſtoirmeil; a thogas ſuas a
thonna.
26 Tha iad air an giulan ſuas gu neamha, agus ſios aris do'n
doimhneachd; tha 'nanma a leatha as leis an trioblaid.
27 Tha iad air an luaſgadh thuig agus uaithe, agus 'ag tuiſ-
lidh mar dhuine miſgeach; agus tha iad aig ceann an ceill.
28 Mar ſin 'nuair a ghlaodhas iad ris an Tighearna nan trio-
claid; ſaoraidh e iad as an teann eigin.
29 Oir bheir e air an dointhion ſgur; ionnas gum bheil a
tonna ſamhach.
30 'N ſin tha iad ait, cheann gu'm bheil iad aig fois; agus
mar ſin bheir e iad do'n chala gus 'am b' aill leo dol.
31 O gu mola' daoine uime ſin an Tighearna air ſon a
mhaitheas; agus gu'n cuiridh iad an ceill na hiongantais tha e
deanamh do chlainn nan daoine!
32 Gu 'n arduiche iad e ſos ann co-thional an pobull; agus
gu moladh iad e ann an cathair nan ſeanaire!

33 'N

33 'N ti thiondas na tuilte gu fasach; agus a thirmicheas suas na tobair uisge.

34 Tir thorach ni e neo-thorach; air son aingeachd na muintir tha chomhnuidh innte.

35 A ris, ni e m fasaich na uisge tamha; agus tobruiche uisge nan talamh tirim.

36 Agus ann an sin cuiridh e na mhuintir tha ocrach; chum gun tog iad baile gu comhnucha ann.

37 Chum gu 'n cuir iad am fearan, agus gu 'n suidhich iad garachan fiona; a thoirt doibh tora' chum fas.

38 Tha e gam beannucha, ionnas gu fas iad gu hanabarach lionmhar; agus cha leig e do'n spreidh fas tearc.

39 Agus a ris, 'nuair tha iad air laghducha agus air an toirt iosal; tre fhoir-eigne, tre phlaigh na trioblaid sambith.

40 Ged cheaduich e dhoibh bhi air an sarughadh tre aintighearnan; agus ge do leige dhoibh dol air anra' as an tslighe san fhasach:

41 Gidheadh cuidichidh e 'm bochd as a thruaighe; agus ni e dha teaghlach mar thread chaorach.

42 Beachduichidh 'm firean air a so agus ni e gairdeachas; agus bithidh beul na haingeachd uile air a dhruide

43 Co air bith tha glic bheir e fanear na nithe sin: agus tuigidh iad caoimhneas gradhach an Tighearna.

## URNUIGH FHEASGAIR.

### Salm cviii. *Paratum cor meum.*

O Dhe, tha mo chridhe gleast', tha mo chridhe gleast'; ni mi ceol agus bheir mi mola leis a bhail a 's fhear a th' agam.

2 Mosguil thus a chruit agus a chlarsaich; 's mosgluidh mi fein gu fior mhoch.

3 Bheir mi dhuit buidheachas, O Thighearna, 'measg an pobull; seinnidh mi mola' dhuit ameasg nan cinneach.

4 Oir tha do throcair ni smo na na neamha; agus ruigidh tfhirinn an neoil.

5 Cuir suas thu fein, O Dhe, os cionn na neamha; agus do ghloir os cionn an talmhain gu leir.

6 Chum

6 Chum gu 'm bi do mhuintir ionmhuin air am fuafgla';
teafraige do lamh dheas iad, agus cluinn thufa mi.
7 Labhair Dia na naomhachd; ni mi gairdeachas uime fin,
agus roinnidh mi Shechem, agus toimhfidh mi mach gleann
Sucot;
8 'S leam Gilead, agus 's leam Manafeh; fe Ephraim fos
neart mo chinn.
9 'S e Juda m' fhear tabhairt lagha, fe Moab mo phoit ion-
laid; tilgidh mi mo bhrog thar Edom; air Philiftia bheir mi
buaidh.
10 Co a threoricheas mi do 'n bhaile laidir; agus co bheir
mi gu Edom?
11 Nach do threig thu finn, O Dhe; agus nach teid thu mach,
O Dhe, le'r 'n armaite?
12 O dean cuideacha linn an aghaidh an namhad; oir 's
diamhain comhnadh duine.
13 Tre Dhia ni finn gniomhara mora; agus 's e a shaltras
fios ar naimhde.

Salm cix. *Deus laudam.*

NA bi a'd' thofd, O Dhia mo mhola'; oir tha beul an
ain-diaghaidh, feadh, tha beul an duine chealgaich fof-
gailt air mo thi.
2 Agus labhair iad rium le teangana breugach: chuartuich
iad mi fos m'an cuairt le briathra fuath, agus chog iad am agh-
aidh gun aobhar.
3 Air fon a ghraidh a bh' agam dhoibh, feuch, tha iad a nis
a gabhail pairt am aghaidh: ach bheir mife mi fein gu h-ur-
nuidh.
4 Mar fo dhioc iad olc dhomh air fon maith; agus fuath
air fon deagh-ghean.
5 Cuir thufa duine ain-diaghaidh na uachdran os a chionn;
agus feafeamh Satan aig a lairmh dheis.
6 'Nuair bheirear binne air, bithe e air a dhite; agus pille
a urnuidh gu peaca.
7 Bitheadh a laithean tearc; agus glacadh neach eile a
dhreachd.
8 Bitheadh a chlann nan dileachdain; agus a bhean na
bantraich.
9 Bitheadh a chlann nam fogaruich, agus ag iarruidh an a-
rain; iarreadh iad e fos a ionada fas.

10 Caitheadh

10 Caitheadh am fear foir-eigneadh na huile ni a th'aige; agus
creacha an coigreach a ſhaothair.
11 Na bitheadh duine ann a ghabhas truaghas ris; na ni iochd
ri chlann gun athair.
12 Bitheadh a ſhliochd air an ſgrios; agus ann ſan ath linne
bitheadh a ainm gu glan air a dhutha amach.
13 Bitheadh aingeachd aithriche air chuimhne an ſealla an
Tighearna; agus na bitheadh peaca a mhathar air a chuir as.
14 Bitheadh iad a ghna am fianais an Tighearna; chum gun
ſhion e mach an cuimhneachan o'n talamh.
15 Agus ſin a cheann nach robh nan intinn maith a dhea-
namh; ach a ruga' an duine bhochd gun chobhair, chum eiſean
a mharbha a bha air a chradh aig a chridhe
16 Bha thlachd ann a mallucha, agus tarlaidh e dha; cha
do ghradhaich e beannucha, uime ſin bithidh e fada uaithe.
17 Dh'eudich e e fein le mallucha, mar le falluing; agus
thig e ſteach na innidh mar uiſge, agus mar ola na chnamha.
18 Bithe e dha mar an cleoca a chuir e uime; agus mar an
crios leis am bheil e a ghna air a chrioſracha!
19 Tarla' mar ſo dom' naimhde o 'n Tighearna; agus do 'n
mhuintir ud tha labhart gu holc an aghaidh m'anam.
20 Ach buin thuſa rium, O Thighearna Dhia, a reir tainme
fein; oir 's milis do throcair.
21 O fuaſgail orm, oir tha mi bochd agus gun chobhair; a-
gus tha mo chridhe air a liona an taobh a ſtigh dhiom.
22 Tha mi dol as mar an ſgaile a ſhiuohleas, agus tha mi air
m'fhogradh air falbh mar am fionan-feoir.
23 Tha mo ghluine lag tre throſga; tha m' fheoil air tir
meache ſuas a dhiobhail ſaill.
24 Bha mi na cuis focaid dhoibh mar an ceudna; a mhuin
tir a dhamhairc orm chradh iad an cinn.
25 Dean cobhair orm, O Thighearna mo Dhia; O teaſairg
mi a reir do throcair.
26 Agus bithidh fios aca, cinnas a ſi ſo do lamh; agus gur
tuſa an Tighearna, a rinn e.
27 Ged' mhalluieh iadſan, gidheadh beannuich thuſa; agus
bitheadh iad air an claoidh, tha 'g eiridh ſuas am aghaidh; ach
deanadh do ſheirbhaiſeach gairdeachas.
28 Bitheadh m'eaſcairde air an euducha le naire; agus ſgeu
duiche iad iad fein le 'n amhla' mar le cleoca.
29 Air mo ſhonſa, bheir mi taing mhor do'n Tighearna lem'
bheul; agus molaidh mi e a meaſg a mhor ſluadh.

30 Oir

30 Oir seasaidh e aig laimh dheas an duine bhochd ; a thearnadh an anma o bhreitheana eacorach.

---

## URNUIGH MHAIDNE.

### Latha xxiii.

### Salm cx. *Dixit Dominus.*

THuirt an Tighearn ri m' Thighearna ; suidhse áir mo laimh dheis, gus an dean mi do naimhde nan stol coise dhuit.

2 Cuiridh 'n Tighearna slat do chumhachd amach a Sion ;
bithidh tus a'd' riaghluighear iodhoin am mheadhon do
naimhde.

3 Ann an latha do chumhachd tairgidh 'n sluagh dhuit tabhartais saor-thoileach maille ri adhradh naomha; tha druchd do
bhreith o bholg na maidne.

4 Mhionuich an Tighearn, agus cha ghabh e aithreachas ; 's
gur sagart thu gu siorruidh a reir ordu' Mhelchisedec.

5 'N Tighearn air do laimh dheis ; lotaidh e iodhoin righre
ann an latha fheirge.

6 Bheir e breith a measg nan cinneach, lionaidh e na haiteacha leis na cuirp mharbh ; agus brisidh e nam bloide na cinn
thair ioma' thiribh.

7 Olaidh e as an abhuin ann san tslighe ; uime sin tugaidh e
suas a cheann.

### Salm cxi. *Confitebor tibi.*

BHEIR mi taing do 'n Tighearna le m' uile chridhe ; gu huaigneach a measg nan fireanach, agus ann sa choithional.

2 Tha oibre an Tighearna mor ; air an iarruidh mach leis
uile aig am bheil tlachd annta.

3 S'fiu oibre a bhi air a moladh agus a bhi ann an onair ; agus mairidh a throcair gu siorruidh.

4 'Rinn an Tighearna trocaireach agus grasmhor oibre miorbhuileach air chor; 's gur coir dhoibh bhi air chuimhne.
5 Thug e biadh dhoibhfin air am bheil eagalfan, bithidh e chaoidh cuimhneachail air a choi' cheangal.
6 Dh'fhoillfich e da phobul cumhachd oibre; chum gu 'n toir e dhoibh oighreachd nan cinneach.
7 'S iad firinn agus breitheanas oibre a lamha; tha aitheanta uile fior.
8 Tha iad a feafamh daingean a chaoi' nan cian; agus deanta ann am firinn agus an cothrum.
9 Chuir e faorfa chum a phobul; dh'aithn e choi'cheangal gu brath; 's naomh agus is urramach a ainm.
10 Se toifeach a ghliocais eagal an Tighearna; tha deadh thuigs acafan uile tha deanamh da reir; mairidh a mhola' am feaft.

## Salm cxii. *Beatus vir.*

1 SBeannuicht an duine air am bheil eagal an Tighearna; tha mor thlachd aige na aitheanta.
2 Bithidh a fhliochd trein air thalamh: bitheadh ginealach an fhirinn beannuichte.
3 Bithidh faibhreas agus pailteas na thigh; agus mairidh a fhireantachd am feaft.
4 Do'n duine dhiadhaidh eiridh folus fuas ann fan dorchadas; tha e trocaireach, gradhach, agus cothrumach.
5 Tha deadh dhuine trocaireach, agus coingheallach; agus ftiuraidh e fhocail le ceill.
6 Oir cha ghluaifear am feaft e; agus Bithidh am firinn ann an cuimhne fiorruidh.
7 Cha bhi eagal air a droch theachdaireachd fam bith; oir tha chridhe feafamh daingean, agus a creidfin fan Tighearn.
8 Tha chridhe fuighte, agus cha ghlidich e; gus am faic e mhiann air a naimhde.
9 Sgaoil e am fad, agus thug e do'n bhochd; agus buainichidh fhireantachd gu brath, bithidh adharc air a harducha le onair
10 Chi an tain-diaghidh e, agus ni e doileafach e; cafaidh e fhiacla, agus caithidh e as; theid miann an ain-diaghaidh a mudha.

Salm cxiii. *Laudate, pueri.*

MOlaibhſe an Tighearna, a ſheirbheiſiche; O molaibh ainm an Tighearna.

2 Beannuichte gu 'n robh ainm an Tighearna; o'n am ſo mach gu ſiorruidh.

3 Tha ainm an Tighearn air a mhola'; o eiridh na greine, gu a dhol fhodha,

4 Tha 'n Tighearn ard os cionn uile chinneacha: agus a ghloir os cionn na neamha.

5 Co tha coſmhuil ris an Tighearn ar Dia, aig am bheil a chomhnuidh co ard; agus gidheadh tha ga iſleacha fein a dh' fhaicin na nithe a tha air neamh agus air thalamh?

6 Togaidh e 'n ſimpli ſuas as an duſlach; agus togaidh e 'm bochd as an otrach.

7 Chum a chuir na ſhuidhe le prionnſaibh; iodhoin le prionnſucha an pobuill.

8 Tha e toirt air a mhnaoi aimrid tigh a chumail; agus a bhi na mathair aoibhin clainne.

## URNUIGH FHEASGAIR.

Salm cxiv. *In exitu Iſrael.*

NUair thainig Iſraeil as an Eiphte; agus tigh Jacob a meaſg a phobuill choimheach.

2 B'e Juda a ionad naomha; agus Iſraeil a Thighearnas.

3 Chunnaic an cuan ſin, agus theich e; bha Jordan air iomain air ais.

4 Chliſg na beannta mar reitheachan; agus na tulaich bheaga mar chaoirich oga

5 Ciod a thainig ort, O thus' a chuain, gun a theich thu; agus thuſa Jordain, gu 'n d'iomaine thu air hais.

6 Sibhſe bheannta, gu 'n do chliſg ſibh mar reitheachan; agus ſibhſe a thulaiche bheaga mar chaorich oga?

7 Crithich, thus a thalamh, am ſianuis an Tighearn; am ſianuis Dia Jacob.

8 A thionda a charraig chruaidh gu uiſge tamha; agus a chruaidh-chlach gu tobair ſruthanach.

Salm

Salm cxv. *Non nobis, Domine:*

CHA 'n ann duinne, O Thighearna, cha 'n ann duinne, ach do tainmſe thuga mola'; air ſga do throcair ghradhaich, agus tſ hirinn.

2 C'arſon a their na cinnich; c'aite anis am bheil an Dia?

3 Air ſon ar Diane, tha e air neamh; rinn e ciod ſam bith bu toil leis.

4 'S or agus airgid an idhola'; iodhoin obair lamha dhaoine.

5 Tha beoil aca, agus cha labhair iad; tha ſuile aca, agus cha 'n f haic iad.

6 Tha cluaſan aca, agus cha chluinn iad; tha ſroine aca, agus cha 'n 'eil bola' annta.

7 Tha lamha aca, agus cha laimhſich iad; tha caſan aca, agus cha ghluais iad; ni mo a labhras iad roimh 'n ſgornan.

8 Tha iadſan ni iad coſmhuil riu fein; agus mar ſin tha gach uile neach a chuireas an dochas annta.

9 Ach cuir thuſa, a thigh Iſraeil do dhochas ſan Tighearn; ſe is cuidich agus is tearna dhoibh.

10 Sibhſe thigh Aroin, cuiribh ar dochas ſan Tighearna; ſe is fear cuidich agus is fear tearnuidh dhoibh.

11 Sibhſe air am bheil eagal an Tighearna, cuiribh 'ur dochas ann; 's e is fear cuidich agus fear tearnuidh dhoibh.

12 Bha an Tighearna cuimhneachail oirn, agus ni e ar beannucha; iodhoin beannuichidh e tigh Iſraeil, beannuichidh e tigh Aroin.

13 Beannuichidh e iadſan air am bheil eagal an Tighearna; araon beag agus mor.

14 Meaduichidh 'n Tighearna ſibh ni ſmo is ni ſmo; ſibh fein agus 'ur clann.

15 Sibhſe muintir bheannnicht an Tighearna; a rinn neamh agus talamh,

16 'S leis an Tighearna na neamha iomlan gu leir; thug e n talamh do chlainn nan daoine.

17 Cha toir na mairbh mola' dhuitſe, O Thighearna; no idir iadſan theid ſios gu toſt.

18 Ach bheir ſinne mola' do'n Tighearn; o'n am ſo mach gu brath. Molaibh an Tighearna.

## URNUIGH MHAIDNE.

Latha xxiv.

Salm cxvi. *Dilexi, quoniam.*

THA mi deagh thoilichte; gu'n cual an Tighearna guth m'urnuidh.
2 Gu'n chrom e chluas rium; uime sin gairmidh mi air cho fhad sa 's beo mi,
3 Dhiath, eangach a bhais umam; agus fhuair pianta ifrinn greim orm.
4 Gheibh mi trioblaid agus tuirse, agus gairidh mi air ainm an Tighearna; O Thighearna guidheam ort, saor m'anam.
5 'S grasmhor, agus is ceart an Tighearna; seadh, tha ar Dia trocaireach.
6 Tearnuidh 'n Tighearna an simpli; bha mi ann an truaigh, agus rinn e cobhair orm.
7 Pill a ris ma seadh ri t' shuaimhneas O m'anam; oir thug an Tighearna duais dhuit.
8 Agus c'arson? shaor thu m'anam o'n bhas; mo shuile o dheoir, agus mo chasan o thuiteam.
9 Gluaisidh mi an lathair an Tighearna; ann an tir nam beo.
10 Chreid mi, agus uime sin labhair mi, ach bha mi an trioblaid gheur; thuirt mi am chabhaig, s breugairean na huile dhaoine.
11 Ciod a chomain bheir mi do'n Tighearna; air son gach sochair a rinn e dhomh.
12 Gabhaidh mi cupan na slainte; agus gairidh mi air ainm an Tighearna.
13 Iocaidh mi nise mo mhoide am sianais a pobull uile; 's ro phriosail ann an sealla an Tighearna bas a naoimh.
14 Feuch, O Thighearn, cia mar is mise do sheirbheiseach; 's mi do sheirbheiseach, agus mac do bhan-ogluich, bhris thu mo chuibhriche nam bloide.

15 Ofrai

15 Bheiream dhuit iobairt breith-bhuidheachais; agus gairidh mi air ainm an Tighearna.
16 Iocaidh mi mo mhoide do 'n Tighearn, ann an fealla a
pobull uile; ann an cuirte tigh an Tighearn, iodhoin ann a'd'
mheadhon, O Hierufalem, molaibh an Tighearna.

## Salm cxvii. *Laudate Dominum.*

O Molaibh an Tighearna, fibhfe a ghiutiliche gu leir: molaibh e fibhfe uile chinnich.
2 Oir tha chaoimhneas trocaireach riamh ni fmo is ni fmo
da 'r taobhne; agus mairidh firinn an Tighearna am feaft.
Molaibh an Tighearna.

## Salm cxviii. *Confitemini Domino.*

O Thugaibh taing do'n Tighearna, oir tha e grafmhor; cheann gu mair a throcair am feaft.
2 Aidiche Ifraeil anis, gu'm bheil e grafmhor; agus gu mair
a throcair am feaft.
3 Aidiche tigh Aroin anois; gu mair a throcair am feaft.
4 Seadh, aidiche iadfan anis air am bheil eagal an Tighearna;
gu mair a throcair am feaft.
5 Ghair mi air an Tighearn' ann an trioblaid; agus chual
an Tighearna mi gu pailt.
6 Tha 'n Tighearn' air mo thaobh; cha 'n eagal leam ciod a
ni duine orm.
7 Tha 'n Tighearna gabhail mo phairt leofan tha g'am chuideacha; uime fin chi mi mo mhiann air mo naimhde.
8 'S fearr earbfa chuir fan Tigherrna; na muinghin fam
bith chuir an duine.
9 'S fearr dochas a chuir fan Tighearna; na muinghin fam
bith chuir ann prionnfachan.
10 Dhiath gach uile chinneach tiomchioll orm; ach ann an
ainm an Tighearn ni mi an fgrios.
11 Chum iad a ftigh mi air gach taobh, chum iad a ftigh mi,
tha mi 'g radh, air gach taobh; ach an ainm an Tighearn fgriofaidh mi iad.
12 Thainig iad m'an cuairt domh mar bheachan, agus tha
iad caifgte mar an teine iodhoin a meafg an droighin; oir an
ainm an Tighearn fgriofaidh mi iad.

13 Thilg

1 Thilg thu gu geur orm, chum 's gu 'n tuitin ; ach b'e an Tighearna mo chobhair.

14 'Se 'n Tighearna mo neart agus mòran ; agus tha e air fas na fhlainte dhomh.

15 Tha fuaim aoibhnuis agus flainte ann an aitreabh an fhirean ; bheir lamh dheas an Tighearna nithe mora gu crich.

16 Tha 'n tard cheannas aig lamh dheas an Tighearna : bheir lamh dheas an Tighearna nithe mora gu crich.

17 Cha 'n fhaith mi bas, ach mairidh mi beo ; agus cuiridh mi' n ceill oibre an Tighearna.

18 Smachduich agus chronuich an Tighearna mi ; ach cha tug e thairis chum bais mi.

19 Fosgail dhomh geataidh na fireantachd ; chum gu'n rachain a fteach orra, s gun toir mi buidheachas do'n Tighearna.

20 'S e fo geata an Tighearna ; theid am firean a fteach air.

21 Bheir mi buidheachas duit, oir chual thu mi ; agus bha thu a'd' fhlainte dhomh.

22 A chlach fin fein a dhiult na clachairean, tha i air fas na clach-chinn fan oifin.

23 Si fo obair an Tighearna ; agus tha e miorbhaileach nar fuiline.

24 So an la a rinn an Tighearna ; ni finn gairdeachas agus bithidh finn ait ann.

25 Cuidich leam anis, O Thighearna ; O Thighearna, cuir d'ar ionnfuidh a nis foirbheas.

26 Beannuight gu 'n robh eifin tha teachd an ainm an Tighearna ; ghuidh finne dhuibh deadh bheannucha', fibhs a tha an tigh an Tighearna.

27 'S e Dia an Tighearna, a dh'fhoillfich dhuinne folus ; ceangail an iobairt le cuird, feadh, ri adh irce na haltair.

28 'S tu mo Dhia, agus bheir mi taing dhuit ; s'tu mo Dhia, agus molaidh mi thu.

29 O thugaibh moladh do'n Tighearn, oir tha e grafmhor ; agus mairidh a throcair gu fiorruidh.

URNUIGH

## URNUIGH FHEASGAIR.

Salm cxix. *Beati immaculati.*

SBeannuight a mhuintir ud tha neo-thruaillidh fan tflighe ;
agus tha gluafachd ann lagh an Tighearna.

2 Sbeannuight iadfan a choimheadas a theiftis; agus a dh'iarras e le 'n uile chridhe.

3 Oir tha iadfan nach 'eil ri aingeachd ; a gluafachd na fhlighibh.

4 Dh'aithn thu ; gu 'n coimhid finn t aitheanta gu dicheleach.

5 O nach robh mo fhligibh air an deanamh cho direach : s gu'm feudain do ftatuis a choimhead !

6 Mar fin cha bhi mi fo amhla ; 'm feadh tha fpeis agam do t-aitheanta uile.

7 Bheir mi taing dhuit le cridhe gun fheall; nuair a dh'fhoghlumas mi breitheanais tfhireantachd.

8 Gleidhidh mi do riaghailtean ; O na treig mi gu buileach.

*In quo corriget ?*

CIod leis an ghlan an duine og a fhlighe ; iodhoin le e fein a riaghla' a reir t'fhocail.

2 Dh'iarr mi thu le m'uile chridhe ; O na leig dhomh dol am mearachd as t-aitheanta.

3 Dh'fholuich mi tfhocail an taobh a ftigh am chridhe ; chum nach peacaichin a t aghaidh.

4 Sbeannuight thus, O Thighearn : O teagaifg dhomh do ftatuis.

5 Le 'm bhilibh bha mi 'g aithris ; mu uile bhreitheanais do bheoil.

6 Bha tlachd cho mor agam ann an flighe do theifteis ; fa bh'agam s na huile ghne fhaoibhris.

7 Labhraidh mi air taitheanta ; agus bithidh fpeis agam do d' fhlighibh.

8 Bidh mo thlachd ann a'd' ftatuis ; s' cha dearmad mi tfhocal.

*Retribue*

*Retribue servo tuo.*

O Dean gu maith re d' fheirbheifeach ; chum gu'm bi mi beo s gu'n çoimhead mi tf hocail.
2 Fofgailfe ma fhuile ; chum gu'm faic mi nithe iongantach do lagh.
3 Tha mi am choigreach air thalamh ; O na foluich taith-canta uam.
4 Tha m'anam a brife amach air fon a mhiann ro dhian ; a th'aige a ghna do d' bhreitheanais.
5 Chronuich thu na h'uaibhrich ; agus tha iad malluichte tha dol air feachran o d'aitheanta.
6 O pill uam nair agus achdmhafan ; oir choimhid mi do theifteis.
7 Shuidh prionnfachan fos agus labhair iad am aghaidh ; ach tha do fheirbheifeach fmuaintaiche air do ftatuis.
8 Oir 's iad do theifteis mo thoil intinn ; agus ma chomhair-lichean.

*Adhæsit pavimento.*

THA m'anam a leantuinn ris an duflach ; O beothuich thu-fa mi a reir t' f hocail.
2 Dh'aidich mi mo fhlighibh, agus chual thu mi ; O teagaifg dhomh do ftatuis.
3 Thoir orm gu'n tuig mi flighe taitheanta ; agus mar fin labhruidh mi air t'oibre iongantach.
4 Tha m'anam a leagha as le fior thuirfe ; thoir thufa folas domh a reir t'f hocail.
5 Thoir uam flighe nam breug ; agus thoir orm fuim mhor a ghabhail do d' lagh.
6 Roghnuich mi flighe na firinn ; agus chuir mi do bhreith-eanis romham.
7 Dhlu lean mi ri d'theifteis ; O Thighearna, na naraich mi.
8 Ruithidh mi an flighe t'aitheanta . 'nuair a dh'f huafglas tu mo chridhe.

---

## URNUIGH MHAIDNE.

Latha xxv.

*Legem pone.*

TEagaiſg dhomh, O Thighearna, ſlighe do ſtatuis; agus
coimhididh mi i gus a chrioch.
2 Thoir dhomh tuigſe, agus coimhididh mi do lagh; ſeadh,
coimhididh mi e le m' uile chridhe.
3 Thoir orm imeachd ann an ceum t'aitheanta: oir ann tha
mo thlachd.
4 Aom mo chridhe ri d' theiſteis; agus cha 'n ann gu ſannt.
5 O pill air falbh mo ſhuile; 'n teagal gu'm beachduich iad
air diamhanas; agus beothaich thuſa mi ſan t'ſlighe.
6 O daingnich t'f hocal do d' ſheirbheiſeach; chum t'eagal
a bhi orm.
7 Thoir air falbh an tachdmhaſan as am bheil m'eagal; oir
s maith do bhreitheanais.
8 Feuch, tha mo thlachd ann a t'aitheanta; O beothaich mi
ann a t'f hireantachd.

*Et veniat ſuper me.*

THige do throcair ghradhach fos am ionnſuidh, O Thigh-
earna; iodhoin do ſhlainte, a reir t'f hocail.
2 Mar ſin bheir mi freagra do luchd mo mhaſluchadh; oir
tha mo dhochas ann a t'f hocal.
3 O na toir f hocal t'f hirinn gu tur as mo bheul; oir tha
mo dhochas ann a'd' bhreitheanais.
4 Mar ſin coimhididh mi 'n comhnuidh do lagh; ſeadh, a
chaoidh nan cian.
5 Agus gluaiſidh mi am fairſingeachd; oir tha mi 'g iarruidh
t'aitheanta.
6 Labhraidh mi fos air do theiſteis; iodhoin ann ſianuis righ-
re; agus cha bhi nair orm.

7 Agus bidh mo thlachd ann a t'aitheanta; ga 'n tug mi
gradh.
8 Togaidh mi ſuas mo lamha fos ri t'aitheanta, ga 'n tug mi
gradh; agus bidh mo chnuaſachd ann a'd' ſtatuis.

*Memor eſto ſervi tui.*

O Smuainteach air do ſheirbheiſeach, mu timchioll t'fhocail;
ann ſan tug thu orm mo dhochas a chuir.
2 Se ſin mo ſholas ann am thrioblaid; oir bheothaich t'fho-
cal mi.
3 Bha mi m' chuis fhochaid anabarach aig na huaibhrich;
gidheadh cha do ghlidich mi o d' lagh.
4 Oir chuimhnich mi do bhreitheanais ſhiorruidh, O Thigh-
earna; agus fhuair mi ſolas.
5 Tha mi fo eagal uabhaſach; air ſon nan ain-diaghaidh tha
treigſin do lagh.
6 B'iad do ſtatuis a b òrain dhomh; ann an tigh mo thuruis.
7 Smuainich mi air t'ainm, O Tighearna, ann am na hoiche;
agus choimhead mi do lagh.
8 Bha ſo agam; a cheann gun choimhead mi t' aitheanta.

*Portio mea, Domine.*

S Tú mo chuibhrionn, O Thighearna; gheall mi do lagh a
choimhead.
2 Rinn mi m' iarrtas umhla a'd' lathair le m'uile chridhe: O
bi trocaireach dhomh a reir t'fhocail.
3 Chuimhnich mi air mo ſhlighibh ſein; agus phill mi mo
chaſan ri d' theiſteis.
4 Rinn mi cabhag, agus cha do ſhin mi n'uine; a choimhead
t'aitheanta.
5 Rinn cóthional nan ain-diaghaidh mo chreacha; ach cha
do dhi-chuimhnich miſe do lagh.
6 Eiridh mi mu mheadhon oiche thoirt buidheachais duit;
air ſon do bhreitheanais chothrumaich.
7 Tha miſe am chompanach dhoibhſin air am bheil t'eagal;
agus a tha comhead t'aitheanta.
8 Tha 'n talamh, O Thighearna, lan do d' throcair: O tea-
gaiſg dhomh do ſtatuis.

*Bonitatem*

*Bonitatem feciſti.*

O Thighearna, bhuin thu gu gráſmhor ri d' ſheirbheiſeach;
a reir t'f hocail.
2 O teagaiſg dhomh fior thuigs agus eolas; oir chreid mi
t'aitheanta.
3 M'un robh mi 'n trioplaid, chaidh me mearachd; ach a-
nis ghleidh mi t'f hocal.
4 Tha thu maith agus graſmhor; teagaiſg dhomh do ſta-
tuis.
5 Dhealbh na huaiblirich breug am aghaidh; ach coimhid-
idh miſe t'aitheanta le m'uile chridhe.
6 Tha 'n cridhe cho reamhar ri ſaill; ach bha mo thlachd
ann do lagh.
7 'S maith dhomhſa gu'n robh mi an trioblaid; chum gu 'n
foghluimin do ſtatuis.
8 Tha lagh do bheoil ni 's ionmhuine leamſa; na milte a
dh'or agus a dh'airgiod.

## URNUIGH FHEASGAIR.

*Manus tuæ fuerunt me.*

RINN, agus dhealbh do lamha mi; O thoir tuigſe dhomh,
chum gu m' foghlum mi t'aitheanta.
2 Bithidh mhuintir air am bheil t'eagal ait 'nuair a chi iad
mi; cheann gun chuir mi mo dhochas ann a t'f hocal.
3 Tha f hios agam, O Thighearna, gu 'm bheil do bhreith-
eanais ceart; agus gu 'n d'rinn thu o f hior dhilſeachd trioblaid
a chuir orm.
4 O bidh do chaoimhneas trocaireach na ſholus dhomh; a reir
t'f hocail do d' ſheirbheiſeach.
5 O thige do throcaire gradhach am ionnſuidh, chum gu 'm
bi mi beo; oir ſe do lagh mo thoilintinn.
6 Bidh na h'uaibhrich air an cuir gu hamhla, oir tha iad gu
haingidh a dol ma 'n cuairt gu miſe a ſgrios; ach bithidh miſe
gluaſachd ann a t'aitheanta.
7 Bidh a mheud 's air am bheil t'eagal agus a ghabh eolas
air do theiſteis; air am pille riumſa.

4 O bidh mo chridhe treibh-dhireach ann a'd' ſtatuis; chum 's nach bi nair orm.

*Defecit anima mea.*

GHabh m'anam miann air do ſhlainte; agus tha deadh dhochas agam a thaobh t'fhocail.
2 Tha mulad geur air mo ſhuile air ſon t'fhocail; ag radh, O c'uin a bheir thu ſolas domh?
3 Oir tha mar bhuideal ſan deatuich; gidheadh cha 'n'eil mi dearmad do ſtatuis.
4 Cia lionmhar laithean do ſheirbheiſich; c'uin a bhitheas tu diolta dhiubhſa tha gam ruaga'?
5 Chladhaich na huaibhrich ſluichd air mo ſhon; nach 'eil a reir do laghſa.
6 Tha t'aitheanta gu leir fior; tha iad gam ruaga' gu feall-tach, O bioſa a'd' chobhair dhomh.
7 Cha mhor nach do chuir iad crich orm air thalamh; ach cha do threig mi t'aitheanta.
8 O beothaich mi a reir do chaoimhneas ghradhaich; agus mar ſin coimhididh mi teiſteis do bheoil.

*In æternum, Domine.*

THA t' fhocal, O Thighearna, mairthean gu ſiorruidh air neamh.
2 Tha t'fhirinn fos a buanacha o aon linn gu linn eile; leag thu bunait an talmhain, agus tha e air marthuin.
3 Tha iad a buanacha an diugh a reir t orduidh; oir tha na h-uile nithe ri ſeirbheis duit.
4 Mur bithe mo thlachd ann a'd' lagh; rachain am mugha ann am thrioblaid.
5 Cha dearmad mi chaodh t'aitheanta; oir leo rinn thu mo bheothucha.
6 'S leatſa mi, O ſabhail mi; oir dhiarr mi t'aitheanta.
7 Leag na hain-diaghidh feal fheithe, air mo ſhon, gu mo ſgrios; ach bheir miſe fanear do theiſteis.
8 Tha mi faicſin gu 'n tig na huile ni gu crich; ach tha t' aithn ro leathun.

Quomodo

*Quomodo dilexi !*

A Thighearna, ciod an gradh a th'agam do d' lagh ; re fad an latha tha mo chnuasachd ann.
2 Tre t'aitheanta rinn thu mise ni 's glice na mo naimhde ; oir tha iad do ghna maille rium.
3 Tha mi ni 's tuigsich na mo luchd teagaisg ; oir s'iad do theisteis mo chnuasachd.
4 'S glice mi na daoin aosta ; cheann gu'm bheil mi coimhead t'aitheanta.
5 Chum mi mo chasan o na huile droch shlighe ; chum gu'n coimhead mi t' fhocal.
6 Cha do ghlidich mi o d' bhreitheanais ; oir tha thu ga m theagaisg.
7 O cia milis t'fhocail do 'm chairin ; seadh, ni s milse do 'm bheul na mhil.
8 Tre t'aitheanta tha mi a faghail tuigse; uime sin 's fuathach leam uile shlighibh an uilc.

---

## URNUIGH MHAIDNE

### Latha xxvi.

*Lucerna pedibus meis.*

THA tfhocal na lo-chran do m' chasan ; agus na sholus do m' cheumna.
2 Mhionuich mi, agus tha run orm gu seasmhach ; do bhreitheanais chothrumach a choimhead.
3 Tha mi fo thrioblaid thar tomhas ; beothaich mi, O Thighearna, a reir t'fhocail.
4 Deanadh saor iobart mo bheoil do thoileacha, O Thighearna ; agus teagaisg dhomh do bhreitheanais.
5 Tha m'anam a ghna ann am laimh ; gidheadh cha 'n 'eil mi dearmad do lagh.

6 Leag

6 Leag na hain-diaghaidh ribe air mo ſhon ; ach gidheadh cha do chlaon mi air ſeachran o t' aitheanta.
7 Thagair mi do theiſteis mar m'oighreachd am feaſt ; agus c'arſon ? 's iad fior aoibhneas mo chridhe.
8 Dh'aom mi mo chridhe a ghna a choiliona do ſtatuis iodhoin gus a chrioch.

*Iniquos odio habui.*

THA fuath agam dhoibhſe tha breunnacha nithe olc; ach tha gradh agam do d' laghſa :
2 Stu mo dhion agus mo ſgia' ; agus tha mo dhochas ann a t'f hocail.
3 Imichibh uam, ſibhſe luchd na haingeachd ; coimhididh miſe aitheanta mo Dhia.
4 O daingnich mi a reir t'f hocail, chum gu 'm bi mi beo ; s na leag dhomh bhi air mo mhealla am dhochas.
5 Cum thuſa ſuas mi, agus bithidh mi tearuint ; ſeadh, bithidh mo thlachd am feaſt ann a'd' ſtatuis.
6 Shaltair thu ſios iadsan uile tha dol air ſeachran o d'ſtatuis ; oir cha 'n 'eil iad a breunnacha ach ceilg.
7 Cuiridh tu air ſalbh ain-diaghaidh na talmhain uile mar ſhal miotail : uime ſin s ionmhuin leam do theiſteis.
8 Tha m'f heoil air chrith le heagal romhad ; agus geilt orm as do bhreitheanais.

*Feci judicium.*

THA mi buintin ris an ni tha laghail agus ceart ; O na toir thairis do luchd m'f hoir-eignidh mi.
2 Thoir thus air do ſheirbheiſeach tlachd a ghabhail ſan ni tha maith ; chum nach dean na huaibhrich cron domh.
3 Tha mo ſhuile air caithe as le beachducha air ſon do ſhlainte ; agus air ſon ſocal t'f hireantachd.
4 O buin ri d' ſheirbheiſeach a reir do throcair ghradhach ; agus teagaiſg dhomh do ſtatuis.
5 'S miſe do ſheirbheiſeach, O deonuich dhomh tuigſe ; chum gu m faith mi eolas air do theiſtis.
6 S' mithich dhuitſe, Thighearna, do lamh a nochda ; oir ſgrios iad do lagh.
7 Oir tha gradh agam do d' aitheanta ; thar or agus clacha prioſail.

8 Uime

8 Uime ſin coimhidh mi direach t'aitheanta uile; agus tha mi gabhail grain gu tur do gach ſlighe bhreugach.

*Mirabilia.*

THA do theiſteis iongantach; uime ſin tha m'anam ga 'n coimhead.

2 'Nuair tha t'f hocal a dol amach: tha e toirt ſolus agus tuigſe do'n t' ſimpli.

3 Dh'f hoſgail mi mo bheul, agus tharraing mi ſteach m'anal; oir bha tlachd agam ann a t'aitheanta.

4 O amhairc thuſa orm, agus bi trocaireach dhomh: mar is gnath leat a dheanamh dhoibhſin air am bheil eagal tainme.

5 Orduich mo cheumna ann a t'f hocal; agus mar ſin cha bhi uachdranachd aig aingeachd thairis orm.

6 O ſaor mi o fhoirneart dhaoine; agus mar ſin coimhididh mi t'aitheante.

7 Foillſich ſolus do ghnuiſe air do ſheirbheiſeach; agus teagaiſg dhomh do ſtatuis.

8 Tha mo ſhuile a' ſrutha mach le huiſge; cheann nach 'eil daoine coimhead do lagh.

*Juſtus es, Domine.*

S' Cothrumach thu, O Thighearna; agus 's fior do bhreitheanas.

2 Tha na teiſteis a dh'aithn thu; ro chothrumach agus fior.

3 Rinn m'eud iodhoin mo chaithe; cheann gun do dhichuimhnich mo naimhde t'f hocail.

4 Tha t'f hocal dearbhta gus a chuid is faide; agus 's ionmhuin le d' ſheirbheiſeach e.

5 Tha mi beag, agus gun mheas ſam bith; gidheadh cha 'n 'eil mi dearmad t'aitheanta.

6 S fireantachd ſhiorruidh t'f hireantachd; agus se do lagh an f hirinn.

7 Ghabh trioblaid agus tuirſe greim orm; gidheadh tha mo thlachd ann a t'aitheanta.

8 Tha fireantachd do theiſteis ſiorruidh; O deonich dhomh tuigſe, agus bithidh mi beo.

## URNUIGH FHEASCAIR.

*Clamavi in toto corde meo.*

THA mi gairm le m'uile chridhe; cluinn mi, O Thighearn, coimhididh mi do ſtatuis.
2 Seadh, riutſa tha mi gairm; cuidich mi, agus coimhididh mi do theiſteis.
3 Gu moch ſa mhadain tha mi 'g eidheach riut; oir ſan an t' ſhocal tha m'earbſa.
4 Tha mo ſhuile cuir roimh ſhaire na hoiche; chum gum bithin cnuaſachd ann a t'ſhocail.
5 Cluinn mo ghuth, O Thighearna, a reir do chaoimhneas ghradhach; beothaich mi a reir mar is nos leat.
6 Tha iads tha o mhi-ruin gam ruaga a taruing am fogus; agus tha iad fada o d' lagh.
7 Bi thus am fogus, O Thighearna; oir tha t'aitheanta uile fior.
8 Mu thimchioll do theiſteis, b'aithne dhomh's iad o cheann ſhad: gun ſteidhich thu iad am feaſt.

*Vide humilitatem.*

O Thoir fanear mo theinn, agus fuaſgail orm; oir cha 'n 'eil mi dearmad do lagh.
2 Diol thuſa mo chuis, agus fuaſgail orm; beothaich mi a reir t'ſhocail.
3 Tha ſlainte fada o na hain-diaghaidh; oir cha 'n 'eil ſuim aca do d' ſtatuis.
4 'S mor do throcair, O Thighearna; beothaich mi mar is nos leat.
5 'S lionmhar iad tha cuir trioblaid orm; agus gam ruaga; gidheadh cha 'neil mi dol air ſeachran o d' theiſteis.
6 'S craiteach leam nuair chi mi luchd an eaſaontais; cheann nach 'eil iad a coimhead do lagh.
7 Thoir fanear, O Thighearna, cia mar tha mi gradhacha t' aitheanta; O beothaich mi a reir do chaoimhneas ghradhaich.
8 Tha t'ſhocal fior O bhi-bhuantachd; mairidh uile bhreitheanais t'ſhireantachd a chaoidh.

*Principes*

*Principes persecuti sunt.*

RInn prionnsaidh mo ruaga gun aobhar: ach tha mo chridhe fuidh eagal roi t'f hocal.

2 Tha mi cho aoibhneach as t'f hocal : ri neach tha faotain creachána mor.

3 Thaobh nam bhreug, tha fuath agus grain agam dhoibh ; ach thug mi gradh do d' laghsa.

4 Tha mi ga d' mhola' seachd uairin san latha ; air son do bhreitheanais chothrumaich.

5 'S mor sith na mhuintir aig am bheil gradh do d' lagh ; agus cha 'n'eil oilbheum aca as.

6 A Thighearna, dh'amhairc mi air son do shlainte sholasach; agus rinn mi reir t'aitheanta.

7 Choimhead m'anam do theisteis ; agus ghradhaich e iad gu ro mhor

8 Choimhid mi t' aitheanta agus do theisteis : oir tha mo shlighibh uile a'd' lathair.

*Appropinquet deprecatio.*

THige mo ghearan an t'f hianuis, O Thighearn ; thoir dhomh tuigs' a reir t'f hocail.

2 Thige mo chaoidh a'd' lathair ; saor mi a reir t' f hocail.

3 Labhraidh mo bhilibh air do mhola' ; nuair a theagaisgeas tu dhomh do statuis.

4 Seadh, seinnidh mo theanga air t'f hocal ; oir tha t'aitheanta uile cothrumach.

5 Cuidiche do lamh mi ; oir roighnich mi t'aitheanta.

6 Bha mor-dheidh agam air do shlainte sholasach O Thighearna ; agus ann a'd' lagh tha mo thlachd.

7 O bidh m'anam beo, agus bheir e mola' dhuit ; agus ni do bhreitheanais mo chuideacha.

8 Chaidh mi air seachran mar chaoirich chailte ; O iarr do sheirbheiseach ; oir cha 'n'eil mi dearmad t'aitheanta.

## URNUIGH MHAIDNE.

### Latha xxvii.

Salm cxx. *Ad Dominum.*

NUair bha mi an trioblaid, ghair mi air an Tighearna; agus chual e mi.

2 Saor m'anam, O Thighearna, o bhilibh breugach; agus o theangaidh chealgach.

3 Ciod an duais a bheirear dhuit no nithear ort, thus a theanga bhreugach; iodhoin ſaighde geur agus trein, le eibhle teith loiſgeach.

4 Mo thruaighe mi, gu bheil mi air m'eigneacha gu comhnucha maille ri Meſech; agus gu m'aite tamh bhi meaſg buthana Chedar!

5 Ghabh m'anam comhnuidh fhada na meaſgſa; tha na naimhde do ſhith.

6 Tha mi ag oirpeacha air ſon ſith, ach 'nuair a labhras mi riu uimpe; deaſuichidh iad iad fein gu comhrag.

Salm cxxi. *Levavi oculos.*

TOgaidh mi ſuas mo ſhuile ris na beannta; o'm bheil mo chobhair a teachd.

2 Tha mo chobhair a teachd iodhoin o'n Tighearna; a rinn neamh agus talamh

3 Cha 'n fhuiling e gu 'n caruichear do chas; agus cha chaidil an ti tha ga d' ghleidhe.

4 Feuch, 'n ti tha coimhead Iſraeil; cha tig codul na ſuain air.

5 Se 'n Tighearna ſein t'fhear coimhead; ſe 'n Tighearn do dhion air do laimh dheis.

6 Ionnas nach loiſg a ghrian thu ſan latha; no idir a ghealach ſan oiche.

7 Sabhalaidh 'n Tighearn thu o gach olc; ſeadh, ſe iodhoin eiſin a choimheadas t'anam.

Teaſairgidh

8 Coimheadidh 'n Tighearn do dhol amach 's do theachd a ſtigh; o 'n am ſo mach gu ſiorruidh.

Salm cxxii. *Lætatus ſum.*

BHA mi ait 'nuair thuirt iad rium; theid ſinn gu tigh an Tighearna.
2 Seaſaidh ar caſan ann do gheata; O Hieruſalem.
3 Tha Hieruſalem air a togail mar bhaile: a tha ann an co-
cheangal ann fein.
4 Oir an ſin theid na treabha ſuas, iodhoin treabha an Tigh-
earna; thoirt teiſteis a dh' Iſraeil; thoirt buidheachas do dh'
ainm an Tighearna.
5 Oir an ſin tha cathair breitheanais; iodhoin cathair tigh
Dhaibhi.
6 O guidhibh air ſon ſith Hieruſalem; ſoirbhichidh iadſan
aig am bheil gradh dhuit.
7 Gu 'n robh ſith an taobh ſtigh a'd' bhallaibh; agus pailteas
'n taobh ſtigh do d' luchairtibh.
8 Air ſga' mo bhraithre 's mo chompanacha; guidhidh mi
ſoirbheas duit.
9 Seadh, air ſon tigh 'n Tighearna ar Dia; iarruidh miſe
maith a dheanamh dhuit.

Salm cxxiii. *Ad te levavi oculos.*

RIut a thogas mi ſuas mo ſhuile; O thus tha chomhnuidh s na neamha.
2 Feuch, iodhoin mar dh' amhairceas ſuile ſheirbheiſiche air
laimh a maiſtire, agus mar amhairceas ſuile maighdin air laimh
a banamhaiſtir; iodhoin mar ſin tha ar ſuilean a feithe air an
Tighearna ar Dia, gus an dean e trocair oirn.
3 Dean trocair oirn, O Thighearn, dean trocair oirn; oir tha
ſin ſo tharchuis gur tur.
4 Tha ar n'anam lan le achdmhaſan ſanoideach na 'n daoine
ſaoibhir; agus le tailceis nan uaibhreach.

Salm cxxiv. *Niſi quia Dominus.*

MUR bitheadh an Tighearna fein air ar taobh, nois feud-
aidh Iſraeil a radh; mur bhidh an Tighearna fein air ar
taobh 'nuair dh'eirich daoine ſuas na 'r naghaidh,

2 Shluige iad ſuas beo ſin ; 'nuair bha am ſearg co diumach dh'inn.

3 Seadh, bhathadh na huiſgeacha ſinn ; agus rachadh an tuilte thar ar n' anma.

4 Rachadh uiſgeacha doimh'n nan uaibhreach ; iodhoin thar ar n' anma.

5 Ach mola' do 'n Tighearna ; nach tug ſinne thairis mar chreich ga 'm fiacla.

6 Tha ar n'anma air dol as, iodhoin mar eun a ribeadh an eunadair ; tha n ribeadh briſte, agus tha ſinne air ar fuaſgla.

7 Tha ar cobhair an ainm an Tighearna ; a rinn neamh agus talamh.

## Salm cxxv. *Qui confidunt.*

BIthidh an dream tha cuir an dochas ann ſan Tighearna, iodhoin mar ſhliabh Sion ; nach fheudar a charucha, ach a ſheaſmhas daingean gu brath.

2 Tha na beannta ſeaſamh timchioll Hieruſalem ; iodhoin mar ſin tha n Tighearna a ſeaſamh timhchioll a phobull, o'n am ſo mach gu ſiorruidh.

3 Oir cha tig ſlat an ain-diaghaidh ann an crannchar an fhirinn ; 'n teagal gu 'n cuir na ſireana an lamh ri haingeachd.

4 Dean gu maith, O Thighearna, dhoibh ſud gam bheil cridhe maith agus ſior.

5 Thaobh a mheud s'ata pille air an ais ri'n aingeachd fein ; iomaine 'n Tighearna mach iad le luchd an uilc, ach bithidh ſith air Iſraeil.

# URNUIGH FHEASGAIR.

## Salm cxxvi. *In convertendo.*

NUair phill an Tighearn air ais braighdeanas Shion ; 'n ſin bha ſinn coſmhuil riuſan a ni bruadar.

2 'N ſin bha ar beul lan le gaire ; agus ar teanga le haoibneas.

3 'N ſin thuirt iad a meaſg nan cinneach ; rinn an Tighearna nithe mor air an ſon.

4 Seadh,

4 Seadh, rinn an Tighearna nithe mor air ar foinne a cheana :
mu m bheil finn ri gairdeachas.
5 Pill ar braighdeanas, O Thighearna ; mar na haibhnichean
fan airde deas.
6 Iadfan tha cuir ann an deoir ; buainidh iad an aoibhneas.
7 'N ti tha nis ag imeachd ri gul agus a giulan amach deagh
fhiol : gun teagamh thig e air ais le haoibhneas, agus bheir e a
fguaba leis.

Salm cxxvii. *Nisi Dominus:*

MUR tog an Tighearna an tigh ; cha 'n 'eil faothair na
muintir tha ga thogail ach caillte.
2 Mur coimhead an Tighearn am baile ; cha 'n'eil am fear-
fairc ach na dhuifg an diamhanas.
3 Cha 'n'eil ach faothair chaillte dhuibh cabhag a dheanamh
gu eiridh moch, agus co anmoch a ghabhail fois, agus bhi g'ithe
arain a churam ; oir mar fin bheir e cadul da mhuintir ion-
mhuin.
4 Feuch, tha clann agus tora' na bronn ; nan oighreachd agus
nan tiolacadh teachd o'n Tighearn.
5 Ceart mar tha na faighdean an laimh an gaifgich ; iodhoin
mar fin tha chlann og.
6 Sonadh an duine aig am bheil a bholg faighead lan diu
cha bhi nair orra, nuair a labhras iad ri naimhde fa gheata.

Salm cxxviii. *Beati omnes.*

'S Beannuichte iadfan uile air am bheil eagal an Tighearna ;
agus tha gluafachd na fhlighibh.
2 Oir ithidh tu faoithir do lamha ; O 's maith a tha thu, agus
fonadh a bhitheas tu.
3 Bitheadh do bhean mar an fhineamhain thorrach ; air bal-
laibh do thighe.
4 Do chlann mar na geugan cluidh ; m'an cuairt do d' bhord,
5 Feuch, mar fo bithidh 'n duine beannuicht ; air am bheil
eagal an Tighearn.
6 Ni 'n Tighearna a Sion do bheannucha mar fin ; gu'm faic
thu Hierufalem ann an foirbheas ri fad do bheatha.
7 Seadh, gu'm faic thu clann do chlainne agus fith air Ifraeil.

Salm cxxix. *Sæpe expugnaverunt.*

SLionmhar uair a chog iad am aghaidh o m'oige fuas; feudaidh Ifraeil anis a radh,

2 Seadh, bu tric a chraidh iad mi o m'oige fuas; ach cha do bhuadhaich iad am aghaidh.

3 Rinn na treabhaich ar air mo dhruim; agus rinn iad fgrioban fada.

4 Ach ghearr an Tighearna ceart-breitheach; ribeana nan ain-diaghaidh na'm bloide.

5 Bidh iad fo amladh agus air am pille air an ais; gach aon neach aig am bheil droch ruin do Shion.

6 Bidh iad iodhoin mar am feur a fas air mulach nan tighean; a fheargas mun fpionar fuas e.

7 Leas nach lion an fpealadair a lamh; na 'm fear a cheanglas fuas fguaba achlais.

8 Ionnas nach abair iadfan a theid feachad urrad is, gu 'n foirbhich fibh; tha finn guidheadh buadhachadh dhuibh an ainm an Tighearna.

Salm cxxx. *De profundis.*

AS an doimhneachd ghair mi ort, O Thighearna; Thighearna, cluinn mo ghuth.

2 O thuga' do cluafa fanear gu maith; guth mo ghearain.

3 Ma bhitheas tufa, Thighearn, a comhrucha an ni th' air a dheanamh docharach; O Thighearna, co fheudas feafamh ris?

4 Oir tha trocair agadfa; uime fin bithidh eagal oirn romhad.

5 Tha mi 'g amharc air fon an Tighearn, tha m'anam a feithe air; ann a fhocal tha m'earbfa.

6 Teichidh m' anam a dh'ionnfuidh 'n Tighearn; roimh fhaire na maidne, tha mi 'g radh, roimh fhaire na maidne.

7 O Ifraeil, cuirfe do dhochas fan Tighearna, oir aig an Tighearna tha trocair; agus maille ris tha faorfa phailt.

8 Agus faoruidh e Ifraeil; o pheacana uile.

Salm cxxxi. *Domine, non est.*

A Thighearna, cha 'n 'eil mi ard-inntineach; cha 'n 'eil sealladh uaibhreach agam.

2 Cha 'n'eil mi gam chleachdain fein ann cuisibh mora; tha tuille is ard air mo shon.

3 Ach tha mi ciosacha m'anma, agus ga ghleidhe isiol; mar leanabh air a chuir air diol o mhathair; seadh, tha m' anam iodhoin mar leanabh air a chuir o'n chich.

4 O Israeil, cuir do dhochas san Tighearna; o'n am so mach gu siorruidh.

---

## URNUIGH MHAIDNE.

Latha xxviii.

Salm cxxxii. *Memento, Domine.*

A Thighearna, cuimhnuich Daibhi; agus a thrioblaid uile.
2 Cionnas a mhionnuich e do 'n Tighearna; agus thug e mhoid do Dhia uile chumhachdach Jacob.

3 Cha tig mi 'n taobh stigh do phaillain mo thighe; 's cha theid mi suas am leaba.

4 Cha cheaduich mi m' shuile cadul; no 'm rosga suain; no idir do chamaga mo chinn fois a ghabhail.

5 Gus am faith mi mach aite air son teampull an Tighearn; ionad comhnuidh air son Dia cumhachdaich Jacob.

6 Feuch, chuala sinn mu ni cheudna aig Ephrata! agus fhuara sa chaoille e.

7 Theid sinn ga phaillain; agus tuitidh sinn gu hiosal air ar gluine aig stol a chois.

8 Eirich, O Thighearna, gu t' aite comhnuidh; thusa agus airc do neart.

9 Bidh do shagarta air an sgeudacha le fireantachd: agus seinneadh do naoimh le haoibhneas.

10 Air sga do sheirbhaiseach Daibhi; na pill air falbh ghnuis t'ungaidhe.

11 Thug

11 Thug an Tighearna moid dhileas do Dhaibhi; agus cha ghlidich e uaithe.

12 Do thoradh do chuirp; cuiridh mise na shuidhe air do chathair.

13 Ma choimheadas do chlann mo chumhnanta, agus mo theisteis a theagaisgidh mi dhoibh; suidhidh an clannsan fos air do chathair gu siorruidh.

14 Oir roghnuich Dia Sion gu bhi na haite comhnuidh dha fein; bha mor dheidh aig orra.

15 Bidh so na ionad chomhnuidh agam gu siorruidh; ann an so ni mi tamh, oir tha tlachd agam ann.

16 Beannuichidh mi a lòn le toradh; agus sasuichidh mi a bochdan le aran.

17 Uimichidh mi a sagarta le slainte; agus ni a naoimh gairdeachas agus ceol.

18 'N sin bheir mi air adharc Dhaibhi soirbheacha; dh'orduich mi lo-chran do'm ungachte.

19 A thaobh a naimhde, euduichidh mi iad le naire; ach air fein soirbhichidh a chrun.

## Salm cxxxiii. *Ecce, quam bonum.*

FEuch, cia maith agus aoibhneach an ni; do bhraithre comhnucha le cheile an co-cheangal.

2 Tha e mar an ola phriosail air a cheann, a ruidh sios gus an f heusag; iodhoin feusag Aroin, agus chaidh sios gu iomal euduich.

3 Mar dhruchd Hermain; a thuit air cnoc Shion.

4 Oir ann sin gheall Dia a bheannuchadh agus beatha gu siorruidh.

## Salm cxxxiv. *Ecce nunc.*

FEuch anis, molaibh an Tighearna; sibhs uile sheirbheisiche an Tighearna.

2 Sibhsa tha seasamh san oiche ann tigh an Tighearna; iodhoin ann an cuirtibh tigh ar Dia.

3 Togaibh suas ur lamha san teampull; agus molaibh an Tighearna.

4 Gu'n cuir 'n Tighearn a rinn neamh agus talamh; beannuchadh do t'ionnsuidh a Sion.

## Salm cxxxv. *Laudate nomen.*

O Molaibh an Tighearna, molaibh ainm an Tighearna ;
molaibh e, O ſibhs ſheirbheiſiche an Tighearna.
2 Sibhs tha nar ſeaſamh an tigh an Tighearna ; ann an cuir-
tibh tigh ar Diane.
3 O molaibh an Tighearna, oir tha 'n Tighearna graſmhor ;
O ſeinnibh mola' da ainm, oir tha e ceatfach.
4 Oir c'arſon ? thagh an Tighearna Jacob dha fein ; agus Iſ-
raeil mar a ſheilbh fein.
5 Oir tha fios agam gu bheil an Tighearna mor ; agus gu
bheil ar Diane thar gach uile Dhe.
6 Ciod ſam bith bu toil leis an Tighearna, rinn e ſin air
neamh, agus air thalamh ; ann ſa chuan, agus ann ſ na huile
aite domhain.
7 Tha e toirt amach na neoil o chriocha an t'ſaoghail ; agus
a cuir amach na dealanaich le huiſge, a toirt na gaoithe mach
as ionmhaſa.
8 Bhuail e ceud-ghin na h'Eiphte ; araon do dhuine agus do
dh'ainmhidh.
9 Chuir e comharan agus iongantais ann a'd' mheadhon, O
thuſa thir na h'Eiphte ; air Pharaogh agus air a ſheirbheiſiche gu
leir.
10 Bhuail e ioma' cinneach ; agus mharbh e righre trein.
11 Sihon righ nan Amorach, agus Og righ Bhaſan ; agus uile
righeachda Chanain ;
12 Agus thug e 'n tir gu bhi na hoighreachd ; iodhoin na
hoighreachd do Iſraeil a phobull fein.
13 Mairidh t'ainm, O Thighearna, am feaſt ; mar ſin ni do
chuimhneachan, O Thighearna, o aon linn gu linn eile.
14 Oir diolaidh 'n Tighearna a phobull ; agus bithidh e graſ-
mhor do ſheirbheiſiche.
15 Air ſon iomhaidhean nan cinneach, cha 'n 'eil annt
ach or agus airgiod ; obair lamha dhaoine.
16 Tha beoil aca, agus cha labhair iad ; tha ſuilean aca, ach
cha n'f haic iad.
17 Tha cluaſan aca, agus gidheadh cha chluinn iad ; ni mo
tha anail ſam bith na m beoil.
18 Tha mhuintir tha ga'm deanamh coſmhuil riu ; agus mar
ſin tha iadſan uile tha cuir an dochas annta.

19 Molaibhſe an Tighearna, ſibhſe thigh Iſraeil; molaibhſe an Tighearna, fibhs a thigh Aroin.

20 Molaibhs an Tighearna, ſibhs a thigh Lebhi; ſibhs air am bheil eagal an Tighearn, molaibh e.

21 Gu'n robh 'n Tighearn' air a mhola' a Sion; tha chomhnuidh aig Hieruſalem.

## URNUIGH FHEASGAIR.

Salm cxxxvi. *Confitemini Domino.*

O Thugaibh buidheachas do'n Tighearn, oir tha e graſmhor; agus tha throcair mairtheanach gu brath.

2 O thugaibh buidheachas do Dhia nan uile dhe; oir mairidh a throcair gu brath.

3 O thugaibh buidheachas do Thighearna nan uile thighearna; oir mairidh a throcair gu brath.

4 'N ti amhain tha deanamh mor iongantais; oir mairidh a throcair gu brath.

5 'N ti le ghliocas oirdheirc a rinn na neamha: oir mairidh a throcair gu brath.

6 'N ti leag amach an talamh os cionn nan uiſgeacha: oir mairidh a throcair gu brath.

7 'N ti rinn ſoluis mhor; oir mairidh a throcair gu brath.

8 A ghrian a riaghla an latha; oir mairidh a throcair gu brath.

9 A ghealach agus na reulta a riaghla na hoiche; oir mairidh a throcair gu brath.

10 'N ti bhuail an Eiphte le ceud-ghin; oir mairidh a throcair gu brath.

11 Agus a thug Iſraeil amach as am builſgein; oir mairidh a hrocair gu brath.

12 Le lamh threin agus gairdein ſinte mach; oir mairidh a throcair gu brath.

13 A ſgoilt a mhuir ruadh na da phairt; oir mairidh a throcair gu brath.

14 Agus a thug air Iſraeil dol tre a meadhon; oir mairidh a throcair gu brath

15 Ach air ſon Pharogh 'ſ a ſhluaidh, chuir e bun os cionn iad ſa mhuir ruaidh; oir mairidh a throcair gu brath.

16 N

16 'N ti threoirich a phobull tre an fhasaich ; oir mairidh a
throcair gu brath.
17 'N ti bhuail righre mora : oir mairidh a throcair gu
brath.
18 Seadh, agus a mharbh righre treine ; oir mairidh a thro-
cair gu brath.
19 Sihon righ nan Amorach ; oir mairidh a throcair gu
brath ;
20 Agus Og righ Bhafan ; oir mairidh a throcair gu brath.
21 Agus thug e an tir mar oighreachd ; oir mairidh a
throcair gu brath.
22 Iodhoin mar oighreachd da fheirbheifeach Ifraeil; oir
mairidh a throcair gu brath.
23 'N ti chuimhnich oirn 'nuair bha finn an trioblaid ; oir
mairidh a throcair gu brath.
24 Agus a dh'fhuafgail finne o'r naimhde ; oir mairidh a
throcair gu brath.
25 'N ti tha toirt lòn do gach feoil ; oir mairidh a throcair
gu brath,
26 O thugaibh buidheachas do Dhia neamha : oir mairidh a
throcair gu brath.
27 O thugaibh buidheachas do Thighearna nan tighearna; oir
mairidh a throcair gu brath.

## Salm cxxxvii. *Super flumina.*

LAimh ri uifgeacha Bhabilon fhuidh finn fios agus ghuil
finn ; 'nuair a chuimhnuich finn ortfa, O Shion.
2 Thaobh ar clarfaiche, chroch finn fuas iad ; air na craobh-
an tha 'n fin.
3 Oir dhiarr a mhuintir a thug am braighdeanas finn, òran
oirn, agus binn-cheol ann ar tuirfe ; feinnibh dhuinn aon do dh'
òran Shion.
4 Cia mar a fheinneas finn òran an Tighearna ; ann an tir
choigrich ?
5 Ma dhi-chuimhnuicheas mi thu, O Hierufalem; di-chuimh-
nuiche mo lamh dheas a feoltachd.
6 Mur cuimhnich mi thu, leanadh mo theanga ri uachdar mo
bheoil ; feadh, mar roghnuich mi Hierufalem ann am fhugra'.
7 Cuimhnich clann Edom, O Thighearna, ann an latha
Hierufalem ; cia mar thuirt iad, fios i, fios i, iodhoin chum an
talmhain.

8 O nighean Bhabilon, air do chaithe le truaighe; feadh, fonadh an neach a bheir duais duit areir mar rinn thu oirne.
9 'Sbeannuicht a bhitheas an neach a ghabhas do chlann; agus a thilgeas iad ris na clachan.

Salm cxxxviii. *Confitebor tibi.*

BHeir mi buidheachas duit, O Thighearna, le m'uile chridhe; iodhoin am fianuis nan Dee feinnidh mi mola' dhuit.
2 Ni mi adhra' 's m' aghaidh ri d' theampull naomha, agus molaidh mi tainm, air fon do chaoimhneas ghradhaich agus t' f hirinn; oir dh'arduigh thu tainm, agus t'f hocal os cionn nan uile nithe.
3 'Nuair a ghair mi ort, chual thu mi; agus bhuilich thu air m'anam moran neart.
4 Bheir uile righre na talmhain mola' dhuit, O Thighearna; oir chual iad briathra do bheoil.
5 Seadh, feinnidh iad ann an fhlighibh an Tighearna; gur mor gloir an Tighearna.
6 Oir ge d' tha 'n Tighearna ard, gidheadh tha fpeis aige do 'n iriofal; air fon nan uaibhreach, tha e beachducha orra fad o laimh.
7 Ge d' ghluais mi ann a meadhon trioblaid, gidheadh athuraichidh tu mi: finidh tu mach do lamh an aghaidh corruich mo naimhde, agus tearnuidh do lamh dheas mi.
8 Ni 'n Tighearna deongmhalta a chaoimhneas gradhach am thaobhfe; feadh, mairidh do throcair, O Thighearna, gu brath; na dean tair ma-feadh air oibre do lamha fein.

---

## URNUIGH MHAIDNE.

### Latha xxix.

Salm cxxxix. *Domine, probasti.*

O Thighearna, rannfuich thu mach mi, agus b'aithne dhuit mi; 's aithne dhuit mo fhuidhe fios, agus m'eiridh fuas, tha thu fiofrach air mo fmuainte fada roimh laimh.

2 Tha

2 Tha thu ma 'n cuairt do m' chos-cheum, agus mu m' lea-
ba; agus a beachducha air mo ſhlighibh uile.
3 Oir feuch, cha 'n 'eil focal ann am theangaidh, nach aith-
ne dhuitſe, O Thighearna, gu leir.
4 Dhealbh thu mi am dheidh agus romham ; agus leag thu do
lamh orm.
5 Tha leithid a dh'eolas tuile is iongantach agus oirdhearc air
mo ſhonſa ; cha 'n urra mi ruidheachd air.
6 C'aite ma ſeadh an teid mi o d' ſpiorad ; no c'aite ma
ſeadh an teid mi as do lathair.
7 Ma theid mi ſuas a f hlaitheanas, tha thu 'n ſin ; ma
theid mi ſios a dh'ifrinn, tha thu 'n ſin mar an ceudna.
8 Ma ghabhas mi ſgiathan na maidne : agus ma dh'fhanas mi
ann an iomal-chriocha na fairge ;
9 Iodhoin ann ſin fos treoirichidh do lamh mi ; agus cumaidh
do lamh dheas ſuas mi.
10 Ma their mi, theaga gu m' foluich an dorchadas mi ; 'n
ſin bithidh m' oiche air a tionda gu latha.
11 Seadh, cha 'n 'eil an dorchadas na dhorchadas leatſa,
ach tha 'n oidhche cho ſhoilleir ris an latha ! s ionan duitſe
'n dorchadas agus an ſolus.
12 Oir s leat m' airne ; dh' f holuich thu mi am broinn mo
mhathar.
13 Bheir mi buidheachas duit. oir tha mi air mo dheanamh
gu h'eaglach agus iongantach ; s miorbhuileach toibre, agus
s ro mhaith is aithne do m'anam ſin.
14 Cha 'n 'eil mo chnamhan ſoluicht ort ; ge d' rinne mi
gu diamhair, agus ge d' dhealbha mi bhos air thalamh.
15 Chunnaic do ſhuile mo cheud-f has air bhi dha fathaſt
an-abuigh : agus ann a'd' leabhar bha mo bhuill uile ſgriobh-
ta.
16 A bha la an deidh latha air an cumadh ; 'nuair fathaſt
nach robh a haon diu ann.
17 Cia prioſail a tha do chomhairlean domh, O Dhe ; O
cia mor an aireamh :
18 Ma dh'aithriſeas mi iad, tha iad ni ſmo an aireamh na
gaineamh na fairge ; 'nuair a mhoſglas mi, tha mi lathair
mailie riut.
19 Nach marbh thu 'n taingidh, O Dhe ; imichibh uam, ſibhs
a dhaoine iot-f huileach.
20 Oir tha iad a labhairt gu hea-corach a t'aghaidh ; agus
tha do naimhde a toirt t'ainm an diamhanas.

21 Nach

21 Nach 'eil mise a toirt fuath, O Thighearna, dhoibhsin tha toirt fuath dhuitse; agus nach 'eil doighleas orm leis a mhuintir ud tha 'g eiridh suas a t'aghaidh.

22 Seadh, tha fuath fior gheur agam dhoibh; iodhoin mar gum b'iad mo naimhde fein.

23 Feuch mi, O Dhe, agus iarr grund mo chridhe; rannsuigh mi, agus sgrud mo smuainte·

24 Amhairc gu maith am bheil slighe aingidh sam bith annam; agus treoirich mi s an t'slighe shiorruidh.

Salm cxl. *Eripe me, Domine.*

TEasairg mi, O Thighearna, o'n droch dhuine; agus coimhid mi on duine aingidh.

2 Tha breunachadh uilc na 'n cridheacha; agus a dusga' suas stre re fad an latha.

3 Gheurich iad an teangana mar nathair; tha nimh na nathrach fa 'm bilibh.

4 Gleidh mi, O Thighearna, o lamha nan ain-diaghaidh; teasairg mi o'n duine aingidh, air am bheil a rùn mo ghluasachd chuir bun os cionn.

5 Leag an t'uaibhreach ribeadh air mo shon; agus sgaoil e lion am fad le corduibh; seadh. agus shuidhich e gaoiste ann mo shlighe.

6 Thuirt mi ris an Tighearna, s'tu mo Dhia; cluinn guth m'urnuidhean, O Thighearna.

7 O Thighearna Dhia, thus a neart mo shlainte; dh'f holuich thu mo cheann ann an latha a chathadh.

8 Na faithe an tain-diaghaidh a mhiann, O Thighearna; na soirbhicheadh a smuaintidh olc, n' teagal gum bi iad tuille 's uaibhreach.

9 Tuite olc am bilibh fein air an ceannsan; tha gam chuairteacha timchioll.

10 Tuite eibhle teith loisgeach orra; tilgear san teine iad, agus san tslochd chum nach eirich iad suas aris.

11 Cha soirbhich duine bruineach air an talamh; fuaduichidh olc a phearsa aingidh g'a chuir bun os cionn.

12 'S cinntcach mi gu'n diol an Tighearna am bochd agus gu'n seasamh e cuis an neach gun chuideacha.

13 Bheir am firean fos buidheachas do t'ainm: agus buanaichidh n t'ionracan ann a'd' shealla.

Salm cxli. *Domine clamavi.*

A Thighearn, tha mi gairm ort, deanſa cabhag thugam;
agus thoir fanear mo ghuth 'nuair a ghlaodhas mi riut.
2 Bidh m'urnuidh air a cuir ſuas a'd' ſhealla mar an tuis: a-
gus bidh togail ſuas mo lamha mar iobairt fheaſgair.
3 Cuir faire, O Thighearna, air mo bheul; agus gleidh
dorus mo bhilibh.
4 O na aoma mo chridhe gu droch ni ſam bith; na bitheam
air mo chleachda an oibre ain-diaghidh, leis na daoine tha dea-
namh aingeachd, 'n teagal gu 'n ith mi do leithid a nithe ſa
thoilicheas iad.
5 Gu ma fearr am ſirean gam bhuala gu cairdeil; agus mo
chronacha.
6 Ach na briſeadh an ioc-ſhlaintibh prioſail ſo mo cheann:
ſeadh, ni mi fathaſt urnuidh an aghaidh an aingeachd.
7 Bidh am breitheana air an cuir bun oſcionn ann an io-
nada clachach: chum gu'n cluinn iad m' fhocail, oir tha iad
milis.
8 Tha ar cnamhann a laidhe ſgaoilte air bheul-thaobh an
t'ſluichd: mar an uair a bhriſeas agus a ghearas neach ſiodh air
an lar.
9 Ach feallaidh mo ſhuilean riutſa, O Thighearna Dhia:
annad tha mo dhochas, O na tilg amach m'anam.
10 Gleidh mi o'n ribe a leag iad air mo ſhon: agus o
ghaoiſte luchd na haingeachd.
11 Tuite na hain-diaghidh na n' lionta fein le cheile; agus
leig dhamſa dol as am feaſt.

## URNUIGH FHEASGAIR.

Salm cxlii. *Voce mea ad Dominum.*

GHlaodh mi ris an Tighearna le m' ghuth; ſeadh, iodhoin
ris an Tighearna rinn mi mo ghearan.
2 Dhoirt mi mach mo ghearain na lathair; agus dh'fhoill-
ſich mi dha mum thrioblaid.

3 'Nuair

3 'Nuair bha mo fpiorad ann an tuirfe, b' aithne dhuitfe mo cheum; ann fan t'flighe 'n do fhiubhail mi leag iad ribe os iofal air mo fhon.

4 Sheall mi fos air mo laimh dheis; agus chunnaic mi nach robh duine da m b'aithne mi.

5 Cha robh aite agam gus an teichin; 's cha robh curam aig duine air bith do m' anam.

6 Ghlaodh mi riutfa, O Thighearna, agus thuirt mi; s'tu mo dhochas, agus mo chuibhrionn an tir nam beo.

7 Thoir fanear mo ghearan; oir tha mi air mo thoirt ro iofol.

8 O faor mi o'n dream tha gam ruagadh; oir tha iad tuille is laidir air mo fhon.

9 Thoir m'anam a priofan chum gun toir mi buidheachas do tainm; ma dheonuicheas tu dhomh a ni fin, 'n fin tathaichidh am firean am chuideachd.

Salm cxliii. *Domine, exaudi.*

CLuinn m'urnuidh, O Thighearna, agus thoir fanear mo mhiann; eifd rium air fga t'f hirinn agus t'ionracais.

2 Agus na toifich ann am breitheanas ri d' fheirbheifeach; oir ann a'd' fhealla cha bith duine beo air f hirineacha.

3 Oir rinn an namhad m'anam a ruaga, bhuail e mo bheatha fios chum an lar; chuir e mi an dorchadas, mar na daoine bha fada marbh.

4 Uime fin tha mo fpiorad air a chradh an taobh ftigh dhiom; agus tha mo chridhe bronach an taobh fteach dhiom.

5 Gidheadh tha mi cuimhnich air an am a chaidh feachad, tha mi fmuainteach air toibre gu leir; feadh, tha mi beachd-fmuainteach air oibre do lamhfa.

6 Tha mi fineadh mach mo lamha riut; tha m'anam an geall ort mar an talamh tartmhor.

7 Cluinn mi, O Thighearn, agus fin gu luath, oir tha mo fpiorad a fas fann; na foluich do ghnuis uam, 'n teagal gu 'm bi mi cofmhuil riufan a theid fios do'n tflochd.

8 O cluinneam do chaoimhneas gradhach gu tra fa mhadain, oir annad tha mo dhochas; foilifich thufa dhomh an-tflighe fan coir dhomh gluafachd, oir tha mi togail fuas m'anam riut.

9 Fuafgail mi, O Thighearna, o'm naimhde; oir teicheam a t'ionnfuidh gu 'm f holach.

10 Teagaifg

10 Teagaisg dhomh a ni sin a dheanamh a thoilicheas tu, oir s'tu mo Dhia; treoirichidh do spiorad gradhach mi gu tir na fireantachd.

11 Beothaich mi, O Thighearna, air sga tainme; agus air sga t'fhireantachd thoir m'anam a trioblaid.

12 Agus ann a'd' mhaitheas marbh mo naimhde; agus sgrios iadsan uile tha cradh m'anama, oir 's mise do sheirbheiseach.

---

## URNUIGH MHAIDNE

### Latha xxx.

Salm cxliv. *Benedictus Dominus*

BEANNUICHTE gu 'n robh an Tighearna mo neart; a theagaisgeas mo lamhan gu comhrag, agus mo mheoir gu cath.
2 Mo dhochas agus mo dhaingneach, mo chaisteal agus m'
fhear saoruidh, m'fhear dionaidh, ann san cuir mi mo mhuingin; a cheannsuicheas mo phobull a tha fotham.
3 Thighearna, ciod e an duine, gu'm bheil a leithid a mheas
agad air; no mac an duine, gu'n tuga' tu mar sin fanear e.
4 Tha 'n duine cosmhuil ri neo ni; tha uine dol seachad
mar sgaile.
5 Lub do neamha, O Thighearna, agus thig anuas: bean ris
na beannta', agus theid deatach uatha.
6 Cuir amach do dhealanach, agus reub iad; tilg amach do
shaide, agus sgrios iad.
7 Cuir anuas do lamh on airde; fuasgail orm, agus thoir mi
as na huisgeacha mora, agus o laimh na clainn coigreach.
8 Aig am bheil am beul a labhairt air diamhanas; agus is
lamh dheas aingeachd an lamh dheasin.
9 Seinnidh mi dhuit óran nuadh, O Dhe; agus seinnidh mi
mola' dhuit air saltair dheich teuda.

10 Thug thu buaidh do righre; agus shaor thu do sheirbhei-
seach Daibhi o chunntart a chlaidhe.
11 Teasairg mi, agus saor mi o laimh clainn choimheach;
aig am bheil am beul a labhairt air diamhanas, agus is lamh
dheas ea-ceart an lamh dheasin.
12 Chum gu 'm fas ar mic suas mar fhiurain oga; agus gu
'm bi ar nigheana mar oisine snaighte an teampuill.
13 Chum gu 'm bi ar gairneala lan agus pailt leis gach gne
stoir, gu 'n toir ar caoirich amach milte, agus deich mile na 'r
sraidibh.
14 Chum gu 'm bi ar damh laidir gu treabha, 's nach bi
caithe; no tabhairt gu braighdeanas, no gearan na 'r sraid-
ibh.
15 Sonadh an pobull tha na leithid sin do staid; seadh,
'sbeannuicht an pobull ga 'm bheil an Tighearna mar Dhia
dhoibh.

## Salm cxlv. *Exaltabo te, Deus.*

ARduichidh mi thu, O Dhe, mo righ, agus molaidh mi
tainm a chaoidh nan cian:
2 Bheir mi buidheachas duit na huile latha; agus molaidh
mi tainm a chaoidh nan cian.
3 'Smor an Tighearna, agus miorbhaileach's, airidh e air mo-
ladh; cha 'n 'eil crioch air a mhordhachd.
4 Molaidh aon linn toibre do linn eile; agus cuiridh iad
do chumhachd an ceill.
5 Do m' thaobhsa, labhram air t'adhra'; do ghloir, do mhola,
agus toibre iongantach.
6 Mar sin labhruidh daoine air cumhachd do ghniomhara
miorbhuileach; agus innsidh mise fos mu d' mhorachd.
7 Bidh cuimhnichean do chaoimhnais pailt air fhoillseacha;
agus ni daoine ceol mu d' fhireantachd.
8 Tha 'n Tighearna grasmhor, agus trocaireach; fad-fhu-
laugach, agus mor ann a maitheas.
9 Tha 'n Tighearna gradhach do gach duine; agus tha
throcair thar oibre gu leir.
10 Tha toibre gu leir gu d' mholadh, O Thighearna; agus
tha do naoimh toirt buidheachas duit.
11 Tha iad foillsichidh gloir do righeachd; agus a labhairt
air do chumhachd.

12 Chum gu 'm bi do chumhachd, do ghloir, agus mordha-
lachd do righeachd; aithnichte do dhaoine.
13 'S righeachd fhiorruidh do righeachd; agus mairidh t'
uachdranachd air feadh gach uile linn.
14 Tha 'n Tighearna cumail fuas gach uile a tha tuiteam;
agus a togail fuas na h' uile a tha iofal.
15 Tha fuile gach uile a feithe ortfa, O Thighearna; agus
tha thu toirt doibh am biadh ann am iomchuidh.
16 Tha thu fofgla' do laimha; agus a lionadh gach ni beo le
pailteas.
17 Tha an Tighearna cothrumach na uile fhlighibh: agus
naomha na uile oibre.
18 Tha 'n Tighearna fogus dhoibhfin uile tha gairm air;
feadh, do mheud fa ghairmeas air gu dileas.
19 Coilionuidh e miann na muintir air am bheil eagalfan:
cluinnidh e fos an glaodh agus ni e cobhair orra.
20 Tha 'n Tighearna tearnuidh na h' uile aig am bheil gradh
dha; ach ag fgaoilidh mach 'm fad na bain-diaghaidh gu leir.
21 Labhruidh mo bheul moladh an Tighearna; agus thug-
eadh gach feoil buidheachas da ainm naomha a chaoidh nan
cian.

Salm cxlvi. *Lauda, anima mea.*

MOL' an Tighearn, O m'anam, 'm feadh is beo mi, mo-
laidh mi 'n Tighearna; feadh, cho fhad fa tha bith
agam, feinnidh mi moladh do m' Dhia.
2 O na cuiribh 'ur dochas an prionnfachan, no 'n mac dui-
ne fam bith; oir cha 'n'eil cobhair annta.
3 Oir 'nuair theid anail duine amach, pillidh e aris ris an uir:
agus ann fin theid a fmuainte uile air dith.
4 'S beannuicht an neach aig am bheil Dia Jacob mar
chobhair; agus aig am bheil a dhochas ann fan Tighearna a
Dhiafan;
5 A rinn neamh agus talamh, an cuan, agus gach uile ni a
th'annta: a chumas a ghealla am feaft.
6 A chuidicheas iadfan gu coir tha fulang dochoir; a bhea-
thuicheas an t'ocrach.
7 Tha 'n Tighearna fuafgladh daoine a priofun; tha 'n Tigh-
earna toirt radharc do'n dall.

8 Tha 'n Tighearn a cuidichadh leo san a th air tuiteam; tha curam aig an Tighearna do 'n f hirean.

9 Tha curam aig an Tighearna do 'n choigrich, tha e dionaidh an dilachdan agus a bhan-trach; do thaobh ſlighe an ain-diaghidh, tha e ga toirt bun os cionn.

10 Bidh 'n Tighearna do Dhia, O Shion, na righ am feaſt; agus air feadh gach linn.

## URNUIGH FHEASCAIR.

Salm cxlvii. *Laudate Dominum.*

O Molaibh an Tighearna, oir 's maith an ni moladh a ſheinn d' ar Dia; ſeadh, is aoibhneach agus is taitneach a ni bhi taingeil.

2 Tha 'n Tighearna togail ſuas Hieruſalem; agus a tional ri cheile iarmad Iſraeil.

3 Tha e leigheas a mhuintir ud gam bheil an cridhe briſte; agus a toirt ioc-ſhlainte a leigheas an ea-cail.

4 Tha e ag innſeadh aireamh nan reult; agus gairm orra uile air an ainm.

5 'S mor an Tighearna, agus 's mor a chumhachd; ſeadh, agus tha ghliocas neo-chriochnach.

6 Tha 'n Tighearna togail ſuas an chiuin; agus bheir e 'n taindiaghidh ſios gu lar.

7 O ſeinnibh do'n Tighearna le breth-bhuidheachas; ſeinnibh molaidh air a chlarſaich d'ar Diane.

8 Tha comhducha na neamha le neoil, agus ag ullacha uiſge air ſon na talmhain, agus a toirt air feur fas air na beannta, agus luidhin gu feum dhaoine.

9 A bheir conlach do'n ſpreidh; agus a bheathuicheas na fithich oga tha gairm air.

18 Cha 'n'eil tlachd aige ann an ſpionnadh an eich; ni mo tha toil aige an caſan duine ſam bith.

11 Ach 's ann tha tlachd aig an Tighearna ſa mhuintir air am bheil eagalſan; agus tha cuir an dochas na throcair.

12 Mol' an Tighearna, O Hieruſalem; mol' an Tighearna, O Shion.

13 Oir

13 Oir rinn e daingean croinn do gheata; agus bheannuich
e do chlann an taobh a ſtigh dhiot.
14 Tha e deanamh ſithchaimh ann a'd' chriocha; agus gu'd
lionaidh le min-mhin a chruineachd.
15 Tha e cuir mach aithne air thalamh; agus tha f ho-
cal ruidh gu ro luath
16 Tha e toirt ſneachd mar olain; agus a ſgaoileadh 'n liath-
reodha mar luaithre.
17 Tha e tilgeadh mach eithe mar ghreimeana; co is urra
ſeaſamh ri a reodha.
18 Tha e cuir mach f hocal, agus gan leaghadh; tha e ſeideadh
a ghaoth, agus tha na huiſgeacha a ſruthadh.
19 Tha e foillſich f hocal do Jacob; a ſtatuis agus a bhreith-
eanais do Iſraeil
20 Cha do bhuin e mar ſin ri cinneach ſam bith: ni mo tha
eolas aig na cinnich air a lagh.

Salm cxlviii. *Laudate Dominum.*

O MOLAIBH's Tighearna neamha; molaibh's e ſan air-
de.
2 Molaibh e ſibhs uile Aingliбh; molaibh's e, a ſhluagh
gu leir.
3 Molaibh's e a ghrian s'a ghealach; molaibh's e ſibhs a
reulta gu leir agus a ſholuis.
4 Molaibh e ſibhs a neamha uile: agus ſibhſe uiſgeacha tha
os cionn na neamha.
5 Molaidh iad ainm an Tighearna; oir labhair e 'm focal,
agus rinne iad, thug e aithne, agus chruthaiche iad.
6 Rinn e daingean iad gu ſaoghal nan ſaoghal; thug e dhoibh
reachd nach bi air a bhriſeadh.
7 Molaibh an Tighearna air thalamh: ſibhs a dhragoin agus
uile dhoimhneachda.
8 Sibhs teine agus clocha meallain, ſneachd agus ceo; ſibhs
gaoith agus ſion, a coilionadh f hocail.
9 Sibhs bheannta agus gach uile chnoc; ſibhs craobha torrach
agus gach uile ſhedar;
10 Sibhs ainmhidhe agus gach uile ſpreidh; ſibhs cnuime
agus eoin iteagach.
11 Sibhs righre na talmhain agus gach uile chinneach; ſibhs
prionnſachan agus uile bhreitheana an domhan.

12 Daoin

12 Sibhs daoine og agus maighdeana, ſeann daoin' agus
clann molaibh ainm an Tighearna ; oir ſe ainm amhain tha oir-
dhearc, agus a mholadh os cionn neamh agus talamh.
13 Arduichidh e adharc a phobull, molaidh a naoimh
gu leir e ; iodhoin clainn Iſraeil, iodhoin an pobull tha tabhairt
ſeirbheis da.

Salm cxlix. *Cantate Domino.*

O Seinnibh do 'n Tighearn oran nuadh ; moladh coithional
na naoimh e.
2 Deanadh Iſraeil gairdeachas annſan a rinn e ; agus bidh
clann Shion aoibhneach nan righ.
3 Moladh iad ainm ſan damhſa ; ſeinneadh iad mola' dha le
tiompan agus clarſach.
4 Oir tha tlachd aig an Tighearna na phobull ; agus cuidich-
idh e iadſan aig am bheil cridhe ciuin.
5 Bidh na naoimh aoibhneach le gloir ; deanadh iad gair-
deachas nan leabuiche.
6 Bidh moladh Dhe nam beul ; agus claidhe da fhabhoir n n
lamha.
7 Chum dioghaltas a'gabhail air na cinnich ; agus an pobull a
ſmachducha.
8 Chum an righre a cheangal an geimhlidh ; agus a mor-
uaiſlin le failbheaga iaruin
9 Chum dioghaltas a dheanamh orra, mar tha e ſcriobhta ;
tha leithid ſin a dh'onair aig na naoimh gu leir.

Salm cl. *Laudate Dominum*

O Molaibh's an Tighearn' ann a naomhachd ; molaibh's e an
ſpeuraibh a chumhachd.
2 Molaibh's e na ghniomhara uaſal; molaibh's e a reir a mho-
rachd oirdhearc.
3 Molaibh's e ann am fuaim na trompaid ; molaibh's e air
an t' ſaltair agus air a chlarſaich.
4 Molaibh's e le tiompan agus ſan damhſa ; molaibh's e air na
teuda agus air a phiob.
5 Molaibh's e air na ſiombala deadh-ghleuſta ; molaibh's e air
na ſiombala ard-ghuthach.
6 Sibhs gach ni aig am bheil anail molaibh's an Tighearna.

# FOIRMEAN URNUIGH,

## *Chum a bhith air a gnathacha air Muir.*

¶ Bithidh 'n ſeirbheis Mhaidne agus Fheaſgair a tha gach latha gu bhith air an cleachdain air Muir, a reir mar tha e air orducha ann an leabhar na Urnuigh Gnathachte.

¶ Tha 'n da urnuigh ſo leanas ri bhith air an cleachdain mar 'n ceudna ann an Cabhlach a m'horachd na h'uile latha.

O Thighearna Dhe ſhiorruidh, ann ti tha mhain a ſgaoileadh mach na neamha; agus a riaghlacha onf hadh na fairge; a chuairtuich na huiſgeachan le criocha gus an d'thig la agus oidhche gu crich; mu se do thoil e, gabh ſinne do ſheirbheiſich agus an cabhlach ann ſa bheil ſinn a deanamh ſeirbheis, fuidh do dhion uile-chumhachdach agus ro ghraſmhor. Sabhail ſinn o chunarta na fairge, agus o f hoirneart a namhaid; chum 's gu'm bi ſinn nar dion d'ar n'ard Thighearna ro ghraſmhor Righ Seorſa agus a Righeachdan, agus nar tearmunn da m'heud ſa ghluaiſeas air na cuantibh mu'n gnothachidh laghail; a chum s' gu 'n dean luchd-aiteach ar 'n Eilain ſeirbheis duitſe ar Dia, ann ſith agus ann ſaimh, agus a chum 's gu'm pill ſinn ann an tearuntachd a ſhealbhachadh beannacha an talamh, le toradh ar ſaoireach; agus le cuimhnichean taingeil air do throcairibh chum t'ainm naomha mholadh agus a ghlorachadh, tre Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

### An Urnuigh.

BI roimhain, O Thighearna, ann ar n'uile ghniomhara, le d' chaoi'neas ro ghraſail, agus thoir air ar n'aghaidh ſinn le d' ghna chomhnadh, a chum ann ar n'uile oibre a thoiſich, a bhuanaich, agus a chriochnuich ann-ad-ſa, gu'n toir ſinn gloir do t-ainm naomh, agus ſa dheoigh le d' throcair gu 'm ſaigh ſinn a bheatha mhairtheanach, trid Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

¶ Urnuighean

¶ *Urnuighean chum bhith air an gnathacha air Muir ann an am Doimionn.*

O THIGHEARNA Dhe ro-chumhachdaich agus ghlormhor, air t'aithne feididh na gaoithe, leis an togar tonna na fairge, agus a 's tu chuireas na tofd a h'onfhadh mar 'n ceudna; tha finne do chreatuirean, ach peacairean truagh, a glaodhaich riut ann an fon ar mor theinn air fon comhna: fabhail finn, O Thighearna, no theid finn a mugha. Tha finn ag aideacha, nuair a bha finn fabhailt, agus a chunnaic finn gach ni ann an faimh mu'n cuairt duinn, gu do dhichuimhnich finn thufa ar Dia, agus do dhiult finn eifteachd ri fuaim fhaimheil t'fhocail, agus umhlachd thoirt do t'aitheanta. Ach a nis, tha finn a faicfin cia uabhafach thu' ann a t'uile oibre iongantach; thus an Dia mor is coir eagal a ghabhail romhad os cionn na h'uile; agus uime fin tha finn toirt adhradh do d' mhorachd dhiaghaidh, aig aideacha do chumhachd, agus ag aflach do mhaitheas. Cuidich finn, a Thighearna, agus fabhail finn air fga do throcair, ann an Jofa Criofd do Mhac, ar Tighearna. Amen.

¶ *No fo.*

O Thighearna Dhia, ro ghlormhor agus ghrafmhor, a tha chomhnuidh air neamh, ach a tha 'g amharc air gach ni tha bhos, amhairc a nuas, tha finn ag aflach ort, agus eifd ruinn a tha glaodhaich amach a doimhne na doghruinn, agus o pheirclibh a bhas fo, a tha nis deis chum ar fluga fuas; fabhail finn, a Thighearna, no theid finn a mugha. An droing a bhios beo, an droing a bhios beo, molaidh iad thu. O cuir amach focal do fmachd a chronucha na gaotha buaireafach, agus an fhairge bheucach; a chum 's air dhuinne bhith tearuinte o n teinn fo, gu 'n bitheadhmid beo gu feirbheis a dheanamh dhuit, agus a chum gloir a thoirt do t'ainm re uile latha ar beatha. Eifd ruinn, a Thighearn, agus teafairg finn, air fga toilteanais neochriochnach ar Slanuighfhear beannuichte do Mhac ar Tighearna Jofa Criofd. Amen.

*Ann Urnuigh tha ri radh roimh Chogadh an aghaidh naimhid air Muir.*

O Thighearna Dhe ro chumhachdach agus ghlormhor, Tighearna nan floigh, a tha riaghladh agus aig orducha nah'uile nithe, tha thu d' fhuidhe air a chathair a toirt breith cheart;

cheart; agus uime ſin tha ſinn a deanamh ar 'n achuinge ri d' mhorachd neamhaidh ann ar n' eigin; chum s' gu'n gabhadh thu an chuis ann a'd' laimh fein, agus breith thoirt eidir ſinn s' ar naimhdibh. Duiſg ſuas do neart, O Thighearna, agus thig agus cuideach ſinn, oir cha 'n 'eil thu do ghna toirt buaidh do'n dream tha laidir, ach tha thu comaſach air ſabhala' le moran agus le beagan. O na glaodhadh ar peacana nar n'aghaidh a-nis air ſon dioghaltais; ach eiſd ruinne do ſheirbheiſeich thruaigh, ata ag guidhe trocair agus ag iarruidh do chobhair, chum 's gu 'm bithidh tu a'd' thearmun duinn an aghaidh gnuis an namhaid. Bitheadh e air a nochda gu 'r d'thuſa ar Slanuighfhear agus ar fear-ſaoruidh trein, tre Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

*Urnuighean ghaoirrid air ſon muintir nan aonar do nach urradh cruinneacha n' ceann a cheile, ann n'urnuigh maille ri muintir eile, leis a chath na Doinion.*

*Urnuighean coitchion.*

A Thighearna, bi trocaireach dhuinne peacairean, agus ſaor ſinn air ſga do throcair.

S'tuſa an Dia mor, a rinn agus a tha riaghladh na h'uile nithe: O ſabhail ſinn air ſga t'ainme.

S'tu an Dia mor a'd' chuis eagal os cionn na 'n uile: O ſabhail ſinn, chum s gu mol' ſinn thu.

*Urnuighean ſonright do thaobh namhad.*

THA thuſa, O Dhe, ceart agus cumhachdach: O dion ar cuis an aghaidh gnuis an namhaid.

O Dhe, tha thuſa a' d' dhaingnich do gach uile neach a theicheas a t' ionnſuidh; O ſaor ſinn o fhoirneart a namhaid.

O Thighearna nan ſluagh, cuir ar cath air ar ſon, ach um 's gu'n d'thugamid gloir dhuit.

O na leig duinne tuiteam fo ualach ar peacana fein, no foirneart a namhaid.

O Thighearna, cuidich ſinn, agus ſaor ſinn, air ſga t'ainme.

*Urnuighean gàoirrid a thaobh Doinionn.*

THus, O Thighearn, a chuireas na tofd onf hadh na fairge; eifd ruinn, eifd ruinn, agus fabhail finn, a chum nach d'theid finn a mugha.

O Shlanuigh-fhear bheannuicht, a rinn do dheifciobluibh a fhabhala bha ullamh gu dol a mughadh ann an doinion: eifd ruinn, agus fabhail finn, tha finn ag iarruidh ort.

A Thighearna, dean trocair oirn.
A Chriofd, dean trocair oirn.
A Thighearna, dean trocair oirn.
O Thighearna, eifd ruinn.
O Chriofd, eifd ruinn.

Dia an t'Athair, Dia a Mac, Dia a Spiorad Naomh, dèan trocair oirn, fabhail finn anis agus gu brath. Amen.

AR n' Athair ata air neamh, naomhaichear t-ainm. Thigeadh do rioghachd. Deanar do thoil air an talamh mar a dheantar air neamh. Tabhair dhuinn an diu ar n-aran lathail. Agus maith dhuinne ar ciontaidh, mar a mhaitheas fin dhoibhfin a chiontuicheas n-ar n-aghaidh. Agus na leig ann buaireadh finn, ach faor finn o olc; oir is leatfa an rioghachd agus a chumhachd, agus a ghloir, gu fiorruidh agus gu fiorruidh. Amen.

¶ Ann an am gabhadh mor thig fgeobadh na luinge ra cheile, gu aidmhal iriofal na peacana a dheanamh do Dhe; annfa a bu choir da gach aon a chuimhnichadh a peacana fein; ag radh mar a leanas.

*An Admhal.*

A Dhe uile chumhachdaich, Athair ar Tighearn Jofa Criofd, a Chruith-fhear nan uile nithe, a Bhreitheamh nan uile dhaoine; tha finn ag aideachadh agus ag caoidh ar peacidh agus ar n-aingeachd lionmhor, a rinn finn o am gu h-am gu ro uamhara, le fmuainte, le focal, agus le gniomh, an aghaidh do mhorachd dhiaghaidh, a brofnuchadh t-fheirg agus do chorruich gu ro cheart n' a' ar n-aghaidh fein. Tha aithreachas durachdach, agus tha bron cridhe oirn air fon ar mighniomhara: tha 'n cuimhne a cuir doilgheas oirn, tha an uallach do-fhulang. Dean trocair oirn, dean throcair oirn,

oirn, Athair ro throcairich; air son do Mhic ar Tighearna Josa Criosd, maith dhuinn gach ni chuaidh seachad, agus deonuich gu 'n dean sinn gu brath an deigh so, seirbheis dhuit, agus do thoileachadh ann nuadhachd beatha, chum gloir agus onoir t-ainm, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

¶ An deidh sin their an Sagart, mo bhios aon ann sin, an fuasgladh-eaglas so.

A Dhia uile chumhachdaich ar n'Athair neamhuidh, a gheall d'a mhor trocair maitheanas peacaidh dhoibh-sin uile a philleas d'a ionnsuidh le h-aithreachas cridhe agus le fior chreidimh; gu 'n deana se trocair oirbh, gu 'n tugadh e maitheanas dhuibh, agus gu 'n saoradh e sibh o bhur n' uile pheacaidh, gu 'n daingnicheadh e sibh ann san uile mhaitheas, agus gu 'n tugadh e sibh gu beatha shiorruidh, trid Josa Criosd ar Tighearna. Amen.

*Breith-bhuidheachas ann diaigh Doinion.*

Salm lxvi. *Jubilate Deo.*

O Bithidh aoibhneach ann ar Dia a dhuchana uile; seinnibh moladh do onair ainm sin, thugaibh air a mhola' a bhi glormhor.

Abraidh ri Dia, O cia iongantach thu ann a'd' oibre; tre mhead do chumhachd gheibhear do naimhde na 'm breagaire dhuit.

Oir ni 'n saoghal gu leir aodhradh dhuit; ni e ceol duit, agus molaidh e tainm.

O thigibh an so agus faicibh oibre Dhe; cia iongantach a tha e 'na dheanadas do chlann nan daoine!

Thionda e 'n cuan gu talamh tirim; gus an deach iad tre 'n uisge air an cois, 'n sin rinn sinne gairdeachas uime sin.

Tha e riaghlacha' le chumhachd gu siorruidh, tha shuilean a faicin an tsluaigh; agus cha 'n urra a mhead s nach creid iad sein arducha.

O molaibh ar Dia sibhs a shluaigh; agus thugaibh air guth a mholadh a bhi ghlormhor.

'N ti tha cumail ar n'anma ann am beatha; s nach 'eil a ceaducha' d'ar casan sleamhnucha.

Oir dhearbh thusa finn, O Dhe; dhearbh thu fos finn, mar dhearbhar airgiod.

Thug thu finne fan ribe; agus leag thu trioblaid air ar leafraidh.

Cheaduich thu do dhaoine marcach thair ar cinn; chaidh finn tre theine agus uifge, agus thug thu mach finn gu aite faibhir.

Theid mi dh'ionnfuidh do thighe le tabhartais loifgt; agus ioçaidh mi dhuit mo mhoidean, a gheall mi le m' bhile, s a labhair mi le 'm bheul nuair bha mi 'n trioblaid.

Tairgidh mi dhuit iobairt loifgte reamhar, le tuis reitheachan; tairgidh mi tairbh agus gabhair.

O thigibh ann fo, agus eifdibh, fibhfe uile air am bheil eagal De: agus innfidh mi dhuibh ciod a rinn e air fon m' anam.

Ghair mi air le m' bheul; agus thug mi moladh dha le m' theangaidh.

Ma dhaomas mi gu haingeachd le m' chridhe: cha chluinn an Tighearna mi.

Ach chuala Dia mi; agus thug e fanear guth m' urnuidh.

Moladh do Dhia, nach do thilg amach m'urnuidh; s nach do thionda throcair uam.

Salm cvii. *Confitemini Domino.*

O Thugaibh taing do'n Tighearna, oir tha e grafmhor; agus mairidh a throcair gu fiorruidh.

Thugeadh a mhuintir taing do'n Tighearn a fhaor e: agus a dh'f huafgail e o laimh an namhad.

Agus a thionail e as na thiribh, o'naird an ear, agus o'n aird an iar; o'n airde tuath, agus deas.

Chaidh iad air feachran as an tflighe ann fan fhafach; agus cha d'f huair iad baile gu comhnuicha ann;

Ocrach agus iotmhor: dh'f hannaich an anma annta.

Mar fin ghlaodh iad ris an Tighearna na 'n trioblaid; agus dh'f huafgail e iad o'n teann eigin.

Threoruich e iad amach air an tflighe cheart; chum gu 'n racha iad dhionnfaidh a bhaile s na ghabh e comhnuidh.

O gu'n tuga daoine mola' do'n Tighearna air fon a mhaitheas; agus gu'n cuiridh iad an ceill na hiongantais tha e deanamh air fon clainn nan daoine!

Oir sasuichidh e 'n tanam salamh ; agus lionadh e 'n tanam ocrach le maitheas ;

Mheud 's tha suidhe 'n dorchadas, agus an sgaile bhais ; air bhith dhoibh ceangailt gu teann an truaighe, agus an iarunn.

Thug e sios an cridheacha fos le tuirsadh ; thuit iad sios, agus cha robh aon neach a dheana cobhair orra.

Mar sin 'nuair a ghlaodh iad ris an Tighearna na 'n trioblaid ; dh'f huasgail e orra as an teann eigin.

Oir thug e iad a dorchadas, agus a sgaile a bhais ; agus bhris 'n cuibhriche na'm bloide.

O gu mola' daoine uime sin an Tighearna air son a mhaitheas; agus gu'n cuiridh iad an ceill na hiongantais tha e deanamh do chlainn nan daoine !

Oir bhrist e na geatacha prais ; agus bhuail e na croinn iaruinn na 'm bloide.

Tha na hamadain air an sgiursa air son nan peacadh ; agus air son an aingeachd.

Ghabh an anma fuath do gach gne bhith ; agus 's beag nach robh iad iodhoin aig doruis a bhais.

Mar sin 'nuar a ghlaodh iad ris an Tighearna na 'n trioblaid ; dh'fhuasgail e orra as an teann eigin.

Chuir e mach f hocal, agus leighis e iad ; agus shabhala e iad o an doruinn.

O gu mola' daoine an Tighearna air son a mhaitheis ; agus gu'n cuiridh iad an ceill na hiongantais tha e deanamh do chlainn nan daoine !

Gu'n tairge iad dha iobairt breith-bhuidheachas ; agus gu 'n innse iad amach a oibre le haoibhneas !

A mhuintir theid sios do'n chuan ann an loingeas ; agus tha cuir an gniomh an gnothaiche ann s na huisge mora.

Tha iad sin a faicin oibre an Tighearna ; agus iongantais san doimhneachd.

Oir le ghuth eiridh a ghaoth stoirmeil ; a thogas suas a thonna.

Tha iad air an giulan suas gu neamha, agus sios aris do 'n doimhneachd ; tha 'n anma a leatha as leis an trioblaid.

Tha iad air an luasgadh thuig agus uaithe, agus ag tuislidh mar dhuine misgeach ; agus tha iad aig ceann an ceill.

Mar sin 'nuair a ghlaodhas iad ris an Tighearna nan trioblaid ; saoraidh e iad as an teann eigin.

Oir

Oir bheir e air an dointhion ſgur ; ionnas gum bheil a tonna ſamhach.

'N ſin tha iad ait, cheann gu'm bheil iad aig fois ; agus mar ſin bheir e iad do'n chala gus am b'aill leo dol.

O gu mola' daoine uime ſin an Tighearna air ſon a mhaitheas ; agus gu'n cuiridh iad an ceill na hiongantais tha e deanamh do chlainn nan daoine.

Gu'n arduiche iad e fos ann co-thional an phobull ; agus gu moladh iad e ann an cathair nan ſeanaire !

'N ti thionda na tuilte gu faſach ; agus a thirmicheas ſuas na tobair uiſge.

Tir thorach ni e neo-thorach ; air ſon aingeachd na muintir tha chomhnuidh innte.

Aris, ni e m faſaich na uiſge tamha ; agus tobruiche uiſge nan talamh tirim.

Agus ann an ſin cuiridh e na mhuintir tha ocrach ; chum gun tog iad baile gu comhnucha ann.

Chum gu'n cuir iad am fearan, agus gu'n ſuidhich iad garachan fiona ; a thoirt dhoibh toradh chum fas.

Tha e gam beannucha, ionnas gu fas iad gu hanabarach lionmhar ; agus cha leig e do'n ſpreidh fas tearc.

Agus aris, 'nuair tha iad air laghducha agus air an toirt ioſal ; tre f hoir-eigne, tre phlaigh na trioblaid ſam bith.

Ge'd' cheaduich e dhoibh bhi air an ſarughadh tre ain-tighearnan ; agus ge do leige dhoibh dol air anra' as an tſlighe fan f haſach ;

Gidheadh cuidichidh e 'm bochd as a thruaighe : agus ni e dha teaghlach mar thread chaorach.

Beachduichidh 'm fircan air a ſo agus ni e gairdeachas ; agus bithidh beul na haingeachd uile air a dhruide.

Co air bith tha glic bheir e fanear na nithe ſin : agus tuigidh iad caoimhneas gradhach an Tighearna.

*Urnuighean Breith-bhuidheachais.*

O Thighearna Dhe ro-bheannuighte agus ghlormhor, aig am bheil maitheas agus trocair neo-chriochnach. Tha ſinne do chreatairean bochd, a rinn agus a ſhabhail thu, aig cumail ar anma ann am beatha, agus air an am ſo g'ar dionadh o pheirclibh a bhais, a teachd aris gu humhla an lathair do mhordhalachd Dhiaghaidh, chum moladh agus breith-bhuidheachais a thoirt air ſon gu'n d'eiſd thu ruinn, nuair a ghairm ſinn ort

ort ann ar trioblaid, agus nach do dhuilt thu ar n'urnuigh, a chuir ſinn ſuas a t'ionnſuidh ann ar mor theinn; iodhoin nuair a ſmaoinich ſinn gach ni cailte, ar long, ar bathar, ar beatha fein, ann ſin dhamhairc thu oirn, gu trocaireach agus dh'orduich thu gu hiongantach ſaorſa; Uime ſin, air dhuinn a bhith nis ann an tearuntachd, tha ſinn toirt gach uile mholadh agus gloir do t'ainm naomha, tre Joſa Crioſd ar Tighearna. Amen.

*No ſo.*

O DHE ro-threin agus ghraſmhor, tha do throcair os cionn toibre gu leir, ach tha air mhodh ſonruight air a ſineadh mach d'ar taobhſa, a rinn thu dhionadh cho ro-chumhachdach agus cho ro-iongantach. Thaiſbeinn thu dhuinn nithe eagalach, agus iongantais ann ſan doimhneadh, a chum s gu 'n faiceamaid cia cumhachdach agus graſmhor 'n Dia thuſa; cia comaſach agus ullamh chum comhnadh a dheanamh dhoibhſin a chuireas an earbſa annad. Dh'fheuch thu dhuinne cia mar tha araon na gaoith agus na fairgibh toirt geill do t'aithne; a chum s gu'n fheud ſinn a fhaoghlum uapa, ann diaigh ſo a bhith umhla do'd' ghuth, agus do thoil a dheanamh. Tha ſinn uime ſin a toirt cliu agus gloir do t'ainm air ſon do throcair ſo ann ar ſabhala, nuair a bha ſinn ullamh gu dol a mugha. Agus tha ſinn a guidhe ort, dean ſinn anis cho fhior mhothachail mu d' throcair, 's a bha ſinn ann ſin mu'n a chumhnart: Agus thoir dhuinn do ghnath cridheachan ullamh a chuir an ceill, ar bhuidheachais, cha nan amhain le 'r briathra', ach mar an ceudna le'r caithe-beatha, ann a bhith ni 's umhla do t'aitheantaibh naomha. Buanich, tha ſinn ag guidhe ort, do mhaitheas dhuinn, chum 's gu'n dean ſinne, a rinn thu thearna, ſeirbheis duit ann a naomhachd agus ann am fireantachd re uile laithe ar beatha, tre Joſa Crioſd ar Tighearna agus ar Slanuighfhear. Amen.

*Laoidh mholadh agus breith bhuidheachais ann diaigh doinion gharbh.*

O Thigibh thugamid buidheachas do'n Tighearna, oir tha e graſmhor, agus mairidh a throcair gu ſiorruidh.

S'mor an Tighearna, agus gu mor ri bhith air a mholadh; abradh iadſan ſo a ſhaor an Tighearna; a rinn e ſhabhala o onfhadh neo-thruacanta na fairge.

Tha

Tha n' Tighearna grafmor agus truacantadh, mall a chum feirg, agus mor an trocair.

Cha do bhuin e ruinn a reir ar peacana; ni mo thug e luigheachd dhuinn a reir ar aingeachd.

Ach mar tha na neamha ard ofcionn na talmhuin; s'ceart cho mhor a bha throcair da r thaobhne.

Fhuair finn trioblaid agus turfadh; bha finn eadhon aig dorus a bhais.

Cha mhor nach do chomhduich uifgeachan na fairge finn; char mhòr nach deach na huifgeachan uabhafaich thair ar n anma.

Bheuchd an f hairge; agus thog a ghaoth dh'oinionach fuas a tonna mar an ceudna.

Bha finn air ar giulan fuas mar gu m' b'ann gu neamh, agus fios aris do 'n doimhne; leagh air n'anam ann toabh a ftigh dhinn, do bhri ar trioblaid;

Ann fin ghlaodh finn ruitfe, O Thighearna; agus fhaor thu finn as ar teinn.

Gu ma beannuight' gu n' robh tainm, nach d'rinn di-mheas air urnuigh do fh'eirbheifeich; ach a dheifd r'ar gloadh, agus a fhabhail finn.

Chuir thu mach t'aithne; agus bha onf hadh na gaotha na tofd, agus bha i air a caochladh gu ciuine.

O molamaid uime fin an Tighearna arfon a mhaitheis; agus cuireamid ann ceil na miorbhuille a rinn e, agus tha e ghnath a deanamh arfon clann nan daoine!

Gu n' robh an Tighearna air a mholadh na h'uile latha; iodhoin an Tighearn' a tha ga r cuideachd, agus a dortadh mach a thiolaca oirn.

I's e ar Dia, eadhon an Dia o n' th' thig flainte; fe Dia an Tighearn tre n' do theachuin finn an bas.

S'tufa, a Thighearna, rinn aoibhneach finn tre deanadas do lamha; agus ni finn gairdeachas annad chliu.

Gu ma beannuight gn n' robh an Tighearna Dia; eadhon ann Tighearna Dia, a tha amhain deanamh guiomhara iongantach;

Agus gu ma beannuight gu n' robh Ainm a Mhorachd gu fiorruidh; agus abradh gach aon againne, Amen, Amen.

Gloir do'n Athair, agus do'n Mhac, agus do'n Spiorad Naomh;

Mar bha 'n 'tus ata anis, agus bhitheas gu brath; faoghal gun chrich. Amen.

2 Cor.

2 Cor. xiii. 14.

GRAS ar Tighearna Josa Criosd, agus gradh Dhe, agus co-chomunn an Spiorad Naomh, gu'n robh maille ruinn anis agus gu siorruidh. Amen.

*Aig Adhlaca' nam Marbh air Muir.*

¶ Feudar an Oifige tha ann an Leabhar na gnath-urnuigh a ghnathacha ; ach ann aite na 'm briathribh sin [tha sinn uime sin a thabhairt a chuirp do 'n talamh, talamh do thalamh, agus mar sin] abair,

THA sinn uime sin a toirt thairis a chuirp do 'n doimhne, gu bhith air a thionda gu truailleachd, ag amhairc ri eis-eirigh a chuirp (nuair a bheir an fhairge suas a mairbh) agus beatha an t'saoghail tha chum teachd, trid ar Tighearna Josa Criosd, an ti, 'nuair a thig e, a dh'athruicheas ar coirp bhrein, chum 's gu'm bi e cosslach r'a chorp glormhor fein, a reir na h'oibre cumhachdach, leis am bheil e comasach gach ni cheansacha dha fein

## Na XXXIX.

# PONCAN A CHREIDIMH.

I. *Mu chreidimh ann san Trionaid Naomh.*

CHa 'n 'eil ann ach aon Dia beo fior, bi-bhuan, gun chorp, buill, na fulangais; aig a m bheil *cumhachd, gliocas, agus maitheis* neo- chriochnach: Cruithf hear agus fear coimhead, na n' uile nithe mar aon faicsineach agus neimh fhaicsineach: Agus ann an aonachd na Diagheachd so tha tri Pearsaibh, a dh'aon tabhachd, cumhachd, agus siorruidheachd; an t'Athair, a Mac, agus an Spiorad Naomh.

II. *Mu 'n Focal na Mac Dhia, a bha air a dheanamh na fhior dhuine:*

A Mac, an neach a se focal an Athar, a bha air a ghintinn o shiorruidheachd leis ann Athair, an Dia fior agus bi-bhuan, a dh'aon ghne ris ann Athair, ghabh e nadar an duine ann am broin na hoighe bheannuight, d'a tabhachd; mar so bha da nadar iomlan agus fhoirfe, se sin ri radh, an Diagheachd agus an daonachd air an cuir ra cheile ann an aon phearsa, gu 'n bhith chaoidh air an dealacha; da m' bheil aon Chriosd, fior Dia,

Dia, agus fior Dhuine; a dh'f huiling gu firinneach, do cheusadh, do f huar bas, agus do adhlacadh, chum an Athair athreiteach ruinne, agus a bhith na iobairt cha ni mhain air son peaca gineadh, ach mar an ceudna air son peacana gniomh dhaoine.

### III. *Mu dhol sios Chriosd a dh' Ifrinn.*

MAr a bhasaich Criosd air ar son, agus a bha air adhlacadh; mar so mar an ceudna tha e gu bhith air a chreidsin, gu'n deach' e sios a dh'ifrionn.

### IV. *Mu Eis-eirigh Chriosd.*

DH'eirigh Criosd do rireadh a ris o'n bhas, agus ghabh e na ionnsuidh aris a chorp, maille ri feoil, cnamha, agus na huile nithe a bhuineas do iomlaineachd Nadar an duine; leis an deach' e suas gu neamh, agus tha e ann sin na shuidhe, gus an d'thig e air ais a thoirt breith air gach uile dhuine aig an latha dh'eireannach.

### V. *Mu'n Spiorad Naomha*

THa an Spiorad Naomh, a teachd amach o'n Athair agus o'n Mhac, dh'aon tabhachd, mordhalachd, agus gloir, ris an Athair agus a Mhac, na Dhia fior agus siorruidh.

### VI. *Mu Fhoghainteachd na 'n Scriptuiribh Naomha, chum slainte.*

THA air a chuir fios sa 'n Scriobtur Naomh na huile nithe feumal chum slainte; a chum s ciod sam bith nach 'eil air a leughadh ann an sin, 's nach f heud a bhith air a chóducha leis, cha 'n 'eil e air iarruidh air duine air bith, gu bhith air a chreidsin mar phonc do'n chreidimh, no gu bhith air a smaoineach iomchuidh no feumail a chum slainte Ann an ainm an Scriptuir Naomh tha sinn ra-thuigsin Leabhraichean riaghailt an t'sean Tiomna agus ann Tiomna-Nuadh, mu 'n ughdarras nach robh teagamh riamh san Eaglais.

*Mu ainmean agus aireamh leabhriche riaghailt na h'Eaglais.*

| | |
|---|---|
| Ginealach. | Deutoronomi. |
| Ecsodus. | Ioshua. |
| Lebhiticus. | Breitheanna. |
| Aireamh. | Rut. |

| | |
|---|---|
| Ceud leabhar Sham | Leabhar Esther. |
| Dara leabhar Sham. | Leabhar Job. |
| Ceud leabhar nan Righ. | Na Sailm. |
| Dara leabhar nan Righ. | Na Gna-fhocla. |
| Ceud leabhar nan Each. | Ann Sermonaich. |
| Dara leabhar nan Each. | Na Canticles, no Oran Sholamh. |
| Ceud leabhar Esdrais. | Na Ceithir Faidhean s'mugha. |
| Dara leabhar Esdrais. | An da Fhaidhe dheug a s'lugha. |

Agus na leabhrichean eile (mar a deir Hieram) tha 'n eaglais a leaghadh a chum eisiomplair beath agus foluim beusibh; ach gidheadh cha chleachdar iad a dhaingneach teagasg sam bith a leithid 's iad so a leannas.

| | |
|---|---|
| Treas leabhar Easdrais. | Baruc am Faidhe. |
| Ceathramh leabhar Easdrais. | Oran ann Triuir Chloinne. |
| Leabhar Thobias. | Naidheachd Susanna |
| Leabhar Tudit. | Mu Bhel agus an Dragon. |
| A chuid eile leabhar Esdrais. | Urnuigh Mhanassah. |
| Leabhar Ghliocais. | Ceud leabhar na Maccabeus. |
| Iosa Mac Sirac. | Dara leabhar na Maccabeus. |

Uile leabhraichean an Tiomna Nuadh, mar tha iad gu coitchion air an gabhail, tha sinne g'an gabhail agus g'an measidh mar le ughdarras.

## VII. *Mu 'n t'Sean-Tiomna.*

CHA 'n 'eil an Sean-Tiomna, ann aghaidh an Tiomna-Nuadh; oir san t'sean-Tiomna agus san Tiomna Nuadh, tha beatha bhi-bhuan air a tairgse do 'n chinne-daoine tre Chriosd, ann ti a 's aon Eadar-mheadhonar eidir Dia agus duine, air dha bhith na Dhia agus na Dhuine. Uime sin cha 'n 'eil iad ri bhith air an cluintin, a tha cumail amach gu 'n robh na sean airichean amhain aig amhairc ri gealluibh aimsireil. Ge nach 'eil an lagh thug Dhia le Maois a thaobh deasgnath agus riaghailte, cheangail daoine Criosdidh; ni mo nu chubhidh da reachda laghail do eigin a bhith air an gabhail a dh'ionnsuidh staid sam bith riaghailt; gidheadh, cha 'n 'eil Criosadidh sam bith saor o umhlachd thoirt do n' aitheantibh a tha air an gaoirm aitheantibh na Mothannibh.

## VIII. *Mu na tri Creudan.*

IS coir na tri Creudean, Creud Nise, Creud Athanasios, agus sin a tha mar is trice air gairm Creud na 'n Abstol,

a

a bhith air an gabhail agus air an creidſin gu hiomlan; oir feudidh iad a bhith air ann codacha le ſior bharantais o 'n Scriobtar Naomh.

## IX. *Mu Pheaca Gine no Breith.*

CHA 'n 'eil peaca ginne aig ſeaſamh ann an leantuin Adhamh (mar tha na pelagianich gu diomhain a labhairt) ach s'e coire agus truailleachd nadar na huile duine, a tha gu nadarach air a ghineadh do ſhliochd Adhamh; leis am bheil duine air tighn fada o'n ceud f hireantachd, agus 3 tha thaobh nadair air aomadh chum uilc, mar ſin do bheil an f heoil do ghath miannach ann aghaidh ann Spioraid, agus air an aodhbhar-ſin ann s gach neach tha air a bhreith ſan t'ſaoghal ſo tha e toiltean corruich agus diotadh Dhe. Agus tha 'n puiſain nadair ſo air marſin; ſeadh, annta ſin tha air an ath-ghinmhuin; leis nach bheil miann na feola, air a chantuin ann an Greigais, φρονημα σαρκὸς leis am bheil cuid a ciallach gliocas, cuid feolmharachd, cuid anamian, cuid eile toil na feola, umhla do lagh Dhia. Agus ge nach 'eil dite air bith dhoibhſe tha creidſin agus tha air am baiſde, gidheadh tha 'n abſtol aig aidbheil, gu bheil aig togra agus mian ana-cneaſt' dheth fein nadar a pheacidh.

## X. *Mu ſhaor thoil.*

THA ſtaid ann duine ann diaigh tuiteam Adhamh, na leithid 's nach urrain e pilltin agus e fein ullacha chum creidimh, agus gairm air Dia, le neart nadarach agus a dheagh oibre fein; uime ſin, ni 'n comas duinn oibre maith, taitneach, agus ciatach a dheanamh do Dhia gu'n ghraſa Dhia, tre Chriosd ga 'r riomh-ſtiura, a chum s gu'm bi toil mhaith againn; agus aig coimh-oibreacha ruinn 'nuair a bhitheas ann deagh thoil ſin againn.

## XI. *Mu Fhireanacha an Duine.*

THA ſinn air ar meaſa ſireanach ann lathair Dhia, mhain air ſon toiltineas ar Tighearn, agus air Slanuigh-f hear Joſa Criosd tre chreidimh, agus ni hann air ſon ar n'oibre no air toiltiniſibh fein; uime ſin, gu bheil ſinne air ar ſireanachadh tre chreidimh amhain, is teagasg ro fhalain e, agus ro lan comhf hurtachd, mar tha e air a chuir ann ceill ni 's mo, ann an homili an f hreanacha.

XII. *Mu*

XII. *Mu dheagh oibre.*

GE nach fheud deagh oibre, an ni a s iad torruidh na creidimh, agus a leanas an diaigh fireanacha, ar peacana a chuir air falbh, agus gairge breitheamhnais Dhia fhulang; gidheadh tha iad ciatach agus taitneach do Dhia ann an Criosd, agus teachd amach gu feumail o chreidimh fior agus beothail; a mheud 's gu 'm feud creidimh beothail a bhith air aithneach gu fhoilleir leo, mar an chraobh air a toradh.

XIII. *Mu oibre roimh fhireanacha.*

CHa 'n 'eil oibre a bha deant' roimh ghrasa Chriosd, agus feartuin a Spioraid, taitneach da Dhia; a mheud 's nach 'eil iad teachd o chreidimh ann an Josa Criosd, ni mo ni iad daoine iomchuidh chum grais a ghabhail, no (mar tha ughdair na fcoille ag radh) a toilltin gras le co-feas; feadh, mar nach 'eil iad air an deanamh mar bu toil le Dia, agus mar dh'aithn e iad a bhith air an deanamh, cha 'n 'eil finn an teagamh nach 'eil nadar a pheacaidh aca.

XIV. *Mu oibre thar barrachd.*

TUille so cha 'n fheud oibre toileach, thair agus osbar air aitheantaibh Dhia, ris an abair iad oibre barrachd, a bhith air an teagasg gu'n danadas agus ain-diaghachd; oir leofin tha daoine a cuir an ceill, gu bheil iad ag iocadh do Dhia cha ni mhain, mheud fa tha ceangailt orra iocadh, ach gu bheil iad a deanamh tuille air a fga, no tha dleasnas ceangailt ag iarruidh: ge gu bheil Chriosd ag radh gu foilleir, 'nuair a ni fibh gach ni tha r' aithne oirbh, abribh 's fheirbheifich mi-tharbhach finn.

XV. *Mu Chriosd amhain gun pheaca.*

BHA Chriosd ann am firinn ar nadar, air a dheanamh cosmhuil ruinne ann s na huile nithe (ach peaca amhain) o 'n robh e gu h'iomlan faor, araon na fheoil, agus na Spioraid. Thainig e gu bhith na Uan gun choire, a thug air falbh le fein a thairgfin aon uair, peacanan an t' fhaoghail; agus

mar

(mar tha N. Eoin a labhairt) cha robh peaca ann. Ach sinne cach uile (ge do bheil sinn air ar baiste agus air ar breith aris ann an Criosd) gidheadh tha sinn a deanamh eacoir ann an ioma ni, agus mu deir sinn nach 'eil peaca annain, meallaidh sinn sinn fein, agus cha 'n 'eil an f hirinn unnain.

## XVI. *Mu pheaca an diaigh Baiste.*

CHA n e huile peaca marbhtach, a chuirear ann gniomh gu toileach an diaigh baiste, am peaca an aghaidh an Spiorad Naomha, do nach 'eil mhaitheanas. Uime sin cha bhith comas aithreachais air aicheadh dhoibhse a thuiteas am peaca an diaigh baiste. An diaigh dhuinn an Spiorad Naomh f haghail, feuduidh sinn tuiteam o 'n ghras tha air a thoirt dhuinn, agus tuiteam ann am peaca, agus le grasa Dhia, eiridh aris, agus ar beatha a leasuchadh. Agus air an aodhbhar sin tha iadsan ri bhith air an diteadh, a deir, nach f heud iad peacach tuille am feadh sa bhios iad beo ann so, no ionad a mhaitheanais aicheamh do mheud sa ni sior aithreachas.

## XVII. *Mu roimh ordugh agus tagha.*

ROimh ordugh chum beatha is e ruin-siorruidh Dhe, leis (mun do leigeadh bunaite ann t'shaoghail) an dh'orduigh e gu neo-charruight a reir a chomhairle fein, a tha dimhair uainne, iadsan a shaora o mhallach agus damna, a thagh e ann an Criosd mach as a chinne-daoine, agus a chum an toirt tre Chriosd gu slainte shiorruidh, mar shoithche deanta chum onair. Uime sin, tha iadsan air am bheil a leithid so ghibht oirdheirc air a bhuilleach le Dia, air an gairm a reir ruin De, tre oibreacha a Spioraid ann an am iomchuidh; tha iad toirt umhlachd da n' ghairm tre ghras: tha iad air am fireanach gu saor, tha iad air an deanamh na 'n clainn do Dhia le uchdmhachdachd; tha iad air an deanamh coslach ri iomhaidh aon ghin-Mhic Josa Criosd; tha iad gluaisachd gu diaghidh ann an deagh oibre, agus fadheoidh, le trocair Dhia, gheibh iad sonas siorruidh.

Mar tha smaointeach diaghidh roimh-ordugha, agus ar tagha ann an Criosd lan da chomfhurtachd mhilis, thaitneach, agus do-labhairt do'n mhuintir dhiaghidh, agus d' a mheud sa mhothachcas annta fein oibreacha Spioraid Chriosd, a ceusa oibre na feola agus am buill thalmhaidh, agus aig thogail an inntin gu

nithe

nithe aird agus neamhaidh ; cho maith do bhri s gu 'm bheil e gu mor a socruich agus a daingneacha an creidimh mu shlainte shiorruidh, gu bhith air a fealbhacha tre Chriosd, 's do bhri gu 'n dhuisg e an gradh beothach thaobh Dhe ; Mar so, do'n mhuintir cuairtealtach agus f heolmhar, aig nach 'eil Spiorad Chriosd, ruin roimh-orduight Dhia a bhi aca do ghnath roimhe an fuilean, is ro chunartach an tuiteam sios e, leis am bheil an diabhal ga n' tilgeadh gu ea-dochas, no gu truaighe beatha ro neiftih-glan, ata cheart cho chunnartach ri ea-dochas.

Tuile-so, feumaidh sinn geallaidh Dhia a ghabhail mar tha iad gu cumanta air an leigeadh sios duinn ann fan Scriobtar Naomh. Agus ann ar gniomhara, is coir an toil De a leantuin, a tha gu soillair air a chuir ann ceil duinn ann am focal Dia.

### XVIII. *Mu shlainte shiorruidh faghail amhain tre ainm Chriosd.*

THA iadsan mar an ceudna ri bhith air a mallucha, a ghabhas orra radh gu 'm bi na huile dhuine air a shabhala leis an lagh no leis an bhuidhin tha e leantuin, mu se s gu bi e dichiollach gu bheath a chuma a reir an lagh sin, agus lagh an Nadair. Oir tha 'n Scriobtar Naomh a tailbein duinn ainm Josa Criosd amhain, leis am bi daoin' air an sabhala.

### XIX. *Mun Eaglais.*

SI Eaglais fhaicsineach Chriosd co-thional do dhaoine sirea. nach ann sa 'm bheil focal fior-ghlan De air a shermoineacha, agus na sacramainte air am frithealadh a reir ordugh Chriosd ann 's na huile nithe tha feumail air an son.

Mar chaidh Eaglais Hierusalem, Alexandria, agus Antioc, a mearachd; feadh, fos chaidh Eaglais na Roimhe a mearachd, cha n e mhain na beatha agus sgoia deasghnatha, ach mar an ceudna ann gnothaichibh creidimh.

### XX. *Mu ughdarras na h' Eaglais.*

THa comas aig an Eaglais riaghailte agus deasghnatha ordugh, agus tha ughdarras aca mu im reasan thaobh creidimh ; gidheadh

eadh ni bheil e laghail do n Eaglais, ni air bith ordugh a tha n' aghaidh focal fcriobhta Dhia, ni mo dh'fheudas i aon ionad dó 'n Scriobtar a mhineaicha air dhoigh, a chum s gu 'm bi e an aghaidh ionad eile. Uime fin, ge gu bheil an Eaglais na fianais agus na dionadair air naomh Scriobha, gidheadh mar nach bu choir dhi ni fam bith ordugh na h' aghaidh, mar fin a thoabh a muigh dhi, ni 'm bu choir dhi ni air bith a chuir a fiachadh chum a chreidfin mur ni feumail chum flai..te.

## XXI. *Mn ughdarras chomhairlibh ghenerailte.*

CHA 'n fheud comhairle gheneirailte a bhith air an tional an ceann a cheile gun ordugh agus toil phrionnfuibh, agus a 'nuair a thig iad ann ceann a cheile (a mheud s gu bheil iad na 'n co-chruinneach dhaoine, nach 'eil gu leir air riaghladh le Spiorad agus focal Dhia) feudaidh iad dol a mearachd, agus chuaidh iad air uaire a mearachd, eadhon ann an nithe a bhuineas do Dhia. Uime fin na nithe tha r'an ordugh leofan, a bhi feumail chum flainte, ni 'm bheil aca comas no ughdarras, mu fe s' nach fheud e a bhith air a dhearbha gu 'n d' thugaidh iad as na Scriobtuire Naomha.

## XXII. *Mu Phurgadoir.*

AN teagaifg Romanach mu thimchoil Purgadoir, maitheanafabh, adhradh agus onair thoirt do iomhaidh, mu iarfma agus gairm air na naoimh, i's ni amaideach e, gu diamhain air a thionfgna, agus gu 'n barantas fam bith o'n Scriobtar, ach is mo ataid an aghaidh focal Dhe.

## XXII. *Mu fhrithealadh fa cho-thional.*

CHA 'n eil e dligheach do dhuin air bith a ghabhail air fein oifig Sermoineach follafach, no frithealadh na n' Sacramainte ann fa Cho thional, mur bi e gu laghail air a ghairm agus air a chuir chum na h'oifig fin a chuir an gniomh. Agus s' iad fin bu choir dhuin a mheafa' gu bhi air an gairm gu laghail agus air an cur amach, a tha air an tagha agus air an gairm a chum ann oibre fo le daoine do' m bheil Ughdarras follaifeach air a thoirt fa cho-thional, chum miniftribh a ghairm 's a chuir mach gu fionamhuin an Tighearn.

XXIV. *Mu labhairt s a cho-tional ann a leithid a theanga s a thuigeas an pobull.*

IS ni e tha gu soilleir an aghaidh focal De, agus ghnathacha na Ceud Eaglais, urnuigh fhollasach a dheanamh san teampull no na Sacramainte fhritheala ann an teanga do-thuigsin do n phobull.

XXV. *Mu na Sacramainte.*

CHa 'n e mhain gu bheil na Sacramainte bha air an urdugha le Criosd, na seuluibh no na comhar tha air Aidmheil dhaoine Criosduidh; ach na fior fhianaisibh cinnteach, agus na comharraibh eifeachdach grais, agus deagh thoil Dhe d ar taobh ne, leis am bheil e 'g oibreach gu neimh-fhaicsineach annuinn, agus cha 'n e mhain a beothach, ach mar an ceudna a neartach agus a daingneach air creidimh ann fein.

Tha da shacramaint air an ordugha le Criosd ar Tighearna ann san Tsoisgeul, se sin ri radh, am Baisde, agus Suipeir an Tighearna. A chuig sin a tha go tric air an gairm nan Sacramainte, se sin ra radh, Daingneachadh, Peanas, Oird, Posadh, agus oladh-bais ni m' bheil iad ra mheasa mar Shacramainte an t' soisgeul, oir is leithid iad s'a dhfhas, cuid dhiu o leantuin nan Abstol gu truailidh, cuid eile o staidean beath tha air a ceaduicha' leis na Scriptaribh; ach gidheadh aig nach eil nadair Sacramainte cosmhuil ris a Bhaiste agus Suipeir an Tighearna, oir ni bheil comhara soilleir aca no riaghailte air ordugh le Dia.

Ni n' robh na Sacramainte air an ordugh le Criosd chum a stalacha orra, no chum a bhith air an giulan mu n' cuairt; ach chum s' gu n' gnathaichmid iad gu dligheach. Agus dhoibhsin amhain, sa ghabhas iad gu hiomchuidh, a tha aca bri no eifeachd fhallain: ach iadsa a ghabhas iad gu neimh-iomchuidh, cosnuidh iad doibh fein damnadh, mar a deir N. Pol.

XXVI. *Mu neimh iomchuidheachd na ministribh, nach eil a bacadh bri na Sacramaint.*

GE gu bheil s'an Eaglais fh'aicsinich an tolc air a mheasgadh doghna maile ris a mhaith, agus ge gu bheil air uaire aig in olc ard ughdranas ann am frithealadh an fh'ocail agus na Sacramainte:

mainte : gidheadh do bhri s'nach dean iad fin na n Ainm fein ach ann an Ainm Chriofd, agus gan frithealadh le chomasagus le ughdarras fan, feudaidh finn am Miniftrealachd a gabhail, araon annan eifteach focail De, agus ann gabhail na n' Sacramainte. Ni mo tha eifeachd ordugh Criofd air a thoirt air falbh le n'aingidheachd, no gras tiolaca Dhia air an lughdacha do mheud fa ghabhas tre chreidimh, agus gu ceart na Sacramainte tha air an fritheala dhoibh ; oir tha iad eifeachdach, tri ordugh agus gealladh Chriofd, ge gu bheil iad air am fritheala le droch dhaoine.

Gidheadh, buinidh e do riaghailt na h' Eaglais fiofrachada a dheanamh mu dhroch Mhiniftribh, agus gu m' bi iad air an cronach leofan aig am bheil eolas air am failnean ; agus fadheoidh, air am faotuin ciontach iad, gu'm bith iad le ceart bhreitheanas air a cuir o' n oifig.

## XXVII. *Mu Bhaifte.*

CHa 'n e mhain gu bheil am baifde na chomhar air aidbheil, agus na dh'fheuchain air mutha, leis am bheil daoine Criofduidh air an aithneach o mhuintir eile nach 'eil air an baifde ; ach tha e mar an ceudna na chomhar air Ath-ghinmhuin no nuadh bhreith, leis, mar le cumhnant fcriobht' tha iads a ghabhas am Baifde gu ceart air am planntach ann fa n' Eaglais ; tha geallaibh maitheanas peacidh agus ar 'n uchdmhachach chum a bhith na mic do Dhia trid an Spiorad Naomh, gu foilleir air an ciallachadh agus air n' feuleachadh ; tha creidimh air a daingneach, agus gras air a mheudacha le eifeachd urnuigh ri Dia. Tha Baifde naoidhean ri bhith air a chumail fa n' Eaglais air a huile cor, mar tha e a chorda ri ordugh Chriofd.

## XXVIII. *Mu Shuipeir an Tighearn.*

CHa 'n e mhain gu bheil Suipeir an Tighearna na comhar air a ghradh bu choir do Chriofduiean a bhith aca da cheile, ach s'mo' na Shacramaint d'ar faorfa tre bas Chriofd ; ionnas da mheud fa ghabhas e gu ceart, gu hiomchuidh, agus le creidimh, tha'n taran a tha finne a brifeadh, na cho-pairt air corp Chriofd ; agus mar an ceudna tha an cupan a tha finne a beannach na cho-pairt air fuil Chriofd.

An nuadh-bhrioghach (no atharrach bri an arain agus ann fhiona) ann an Suipeir an Tighearn, cha chomas da bhith air a dhearbha le naomh fgriobha, ach tha e n' aghaidh briathra foilleir an Scriptiur, a cuir bun ofcionn nadar Sacramaint, agus a thug fath do dh'ioma faobh-chrabha.

Tha corp Chriosd air a thabhairt, air a ghabhail, agus air itheadh ann san tshuipeir, amhain a reir modh neamhaidh agus spioradail. Agus s e creidimh a'modh leis am bheil corp Chriosd air a ghabhail agus air itheadh ann san t'Shuipeir.

Ni 'n robh Sacramaint Suipeir an Tighearn air a hordugh le Criosd gu bhith air a tasgidh, air a guilan ma n' cuairt, air a thogail suas, no ri bhith air a adhradh.

XXIX. *Mu n'aingidh, nach ith corp Chriosd ann an gnathach Suipeir an Tighearn.*

AN taingidh, agus a mheud aig nach 'eil creidimh beothail, ge do ni iad gu feolmhor agus gu follasacha chagnadh le 'm fiacluibh (mar tha N. Augustine aig radh) Sacramaint cuirp agus fola Chriosd, gidheadh cha' n' eil iad air chor sam bith nan luchd co-pairt air Criosd; ach ann aite sin, chum an dite fein, tha iad ag ithe agus a g'ol a chomhartha no Sacramaint ni cho ro mhor.

XXX. *Mu n da Ghne.*

CHA n' eil Cupan an Tighearna ri bhith air a dhiultadh do neo-chleir: oir bu choir le ordugh agus aithne Chriosd, da phairt Sacramaint an Tighearn a bhith air am frithealadh do gach uile dhaoine Criosduidh maraon.

XXXI. *Mu iobairt Chriosd criochnuicht air a Chrann.*

SI Ofrail Chriosd do rinneadh aon uair, an t'shaorsa iomlan, an Iobairt-reitich, agus an lan dioladh airson uile pheaca an tsaoghail araon gine agus gniomh: agus cha 'n eil dioladh air bith eile airson peacaidh, ach sin amhain. Uime sin iobairt Aifrion ann an robh e gu bichionta air a radh, gu 'n d'oifreil an Sagart Criosd airson na beo agus na marbh chum maitheanas faotain airson pein no cionta, ni n' robh annta ach faoinsgeul toibheumach, agus mealtairachd chunnartach.

XXXII. *Mu Phosadh nan Sagart.*

CHA n' eil Easpuigean, Sagairt, agus Diaconaibh air an ordugha le lagh Dhia, staid mhanachail a mhiannacha, no Posadh sheachna: Air an adhbhar sin tha e laghail doibhsin posadh, cho maith ri uile daoine Chrisduidh eile, ma chi iad iomchuidhe, mar bhreithnicheas iad e ni s' fearr a chum diaghachd.

XXXIII.

XXXIII. *Mu Mhuintir tha n' taobh amuigh an Eaglais, cia mar tha iad ribhith air an feachna.*

AN neach fin a tha le fogradh follafach na h'Eaglais, gu ceart air a dhealuigha' o aonachd na h' Eaglais, agus air a chuir o cho-chomun, is coir a glacca' o thional iomlan na m' firean, mar Gheintileach agus mar Phoiblicanach, gus am bi e gu follafach air ath-reiteach le aithreachas, agus air a ghabhail a dhionnfuidh na h' Eaglais le breitheamh aig am bheil ughdarras, gu fin a dheanamh.

XXXIV. *Mu Bheul-theagaisg na h' Eaglais.*

NI bheil e feumail gu m' bi beuloidas agus deafghnatha ann s na huile aite ionan, no cofmhuil ra cheile; oir ann s gach uile am bha caochla catorra, agus feudaidh iad a bhith air a mutha a reir mutha nan duthchana, nan ama, agus nós dhaoine, air doigh nach bith ni fam bith air ordugha an aghaidh focal De. Neach fam bith ata tre a bhreitheamhnas fein, gu toilleaeh agus do rireadh brifeadh beuloidas agus deafghnatha na h' Eaglais, nach 'eil an aghaidh focal Dia, agus a tha air an ordugh agus air an daingneacha le ughdarras cumainte, bu choir da bhith air a cronacha gu follafach (a chum s'gun gabh daoine eile eagal a leithid a dheanamh) mar neach tha ciontacha 'n aghaidh ordugh cumanta na h' Eaglais, agus a tha cur graba air ughdarras an Riaghlair, agus a lotadh cogaifibh na m' brathair fann.

Tha barantas aig gach uile Eaglais araid no a bhuineas do righeachd riaghailte no deafghnatha na h' Eaglais orducha, a mhutha, agus a chuir air chul, a bha air ordugh amhain le barandas duine, ionas gu bi na huile nithe air a dheanamh chum foghlam.

XXXV. *Mu na Homilios.*

THA an dara Leabhar nan Homilios, deth thug fin gach ioma tiodal ra cheile fo n' Phuinc fo, a chuir fios teagaig diaghidh agus fallain, agus riachdanach do na hama fo, mar tha ceud Leabhar na n' Homilios, a cuirear amach ann laithe Eduard a Seithadh; agus air ann adhbhar fin tha finn ga n ordugha gu bhith air an leagha ann an Eaglaifibh leis na Ministribh, gu dicheallach agus gu follier, chum s'gu m' bi iad air an tuigfin leis an phobull.

*Mu Ainmean nan Hoimilios.*

1 Mu fheum ceart na h'Eaglais.
2 An aghaidh Cunnart Iodholadhra
3 Mu charadh agus a chumail glan Eaglaiſibh.
4 Mu dheagh oibre: Ann toiſeach'mu throſgadh.
5 An aghaidh Geocaireachd agus miſg.
6 An aghaidh Iomarcadh Truiſgain.
7 Mu Urnuigh.
8 Mu ionad agus am Urnuigh.
9 Gu ma choir Urnighean cumanta agus Sacramainte a bhith air am frithealadh ann Canmhuin ſo-thuigſin.
10 Mu mheas urramach air focal Dia.
11 Mu Dheirce.
12 Mu breath Chrioſd.
13 Mu Fhulangas Chrioſd.
14 Mu Eiſeridh Chrioſd.
15 Mu ghabhail gu ſiomchuidh Sacramaint cuirp agus fola hrioſd.
16 Mu Ghiutin an Spiorad Naomha.
17 Mu Laithe-rogationadh.
18 Mu Staid Poſidh.
19 Mu Aireachas.
20 An aghaidh Diamhana
21 An aghaid ceannairc.

XXXVI. *Mn Naomhacha Eiſpuigean agus mhiniſtribh.*

ANN an Leabhar Naomhacha Ard-eſpuigean agus Eſpuigean, agus a dh'ordugha Shagart agus 'diaconaibh a bha o cheann ghairaid air a chuir amach ann an laithe Eduard Seith, agus air a dhaingneach ſa cheart am le ughdarras mordhail, tha air a chuir ſios na huile nithe feumail gu leithid a Naomhach agus Ordugh: ni mo tha ni air bith ann, a tha dheth ſein ſaobh-chrabhach no mi-dhiaghidh. Agus air an adhbhar ſin mheud 's ata air a noamhachadh no air ordugha a reir riaghailte an Leabhair ſin, o'n dara bliadhha a roimh ainmacht Righ Eduard, gus an tam ſo, no na diaigh ſo bhios air an naomhach no air an ordugh areir nan ceart riaghailte, cinntimid gu bheil an leithid ſin air a naomhacha agus air an ordugha gu ceart, gu cothramach, agus gu laghail.

XXXVII. *Mu'n Uachdaran.*

THa n' tard chumhachd aig morachd an Righ ann an Righeachd ſo Shaſunn, agus thairis a thighearnas eile, dam' buin ard Riaghailt uile uaſlain na Righeachd ſo, ma's do 'n Eaglais no 'n tuadh, ann s gach uile chuis, agus ni m' bheil i, ni mo bu choir dhi bhith fuigh reachd tairlearach air bith.

Ge' do chuir ſinn an ard Riaghailt do Mhorachd an Righ, tiodal leis, mar thuigamid, gu bheil intinibh cuid do mhuintir thoibheumach air an coruichadh; ni n' toir ſinn d ar Prionſuibh frithealadh focail Dia, no na Sacramainte, mar tha na h'aitheantaibh bha air an cuir amach o cheann ghairid le 'r Ban-Righ Elizabet mar an ceudna a toirt fianuis fhollaſach; ach an t'ard-ughdarras ſin amhain, a chi ſinn bha air a thoirt do ghna do uile Phrionnſuibh diaghidh ann s na Scriptuiribh naomh le Dia fein; ſe ſin ta radh, gu n' riaghladh iad gach uile ceim agus ord thug Dia fo'n curam, co dhiu bhi cleir no neo-chleir, agus gu n' ſmachduidh iad leis chloidheamh an lagh luchd reaſgach agus iads a tha deanamh uilc.

Ni bheil Ughdarras air bith aig Eſpuig na Roimhe ann an Righeachd Shaſgun ſo.

Feudidh laighe an Righeachd doine Crioſduidh peannaſach le bas, arſon coirribh uamharra agus claoiteach.

Tha e laghail do Chrioſduidh air iartas an Uaghdran, airm a ghiulan, agus ſeirbhis a dheanamh ann am cogaibh.

XXXVIII. *Mu Mhaoin Dhaoine Crioſduidh, nach eil cumanta.*

CHa n eil beartas agus Maoin Chrioſduiean cumanta, a thaobh an dlighe, an tiodal, agus an ceirt ſealbh, mar deir Anabaiſdich araid breugach gu uailleach. Gidheadh bu choir do na huile dhuine, da mheud na nithe o'a tha aige deirc a thoirt do n' bhochd gu fial, a reir a chomais.

XXXIX. *Mu mhionna duine Crioſduidh.*

MAr tha ſinn aig aidbheil gu bheil mionna diamhain agus diorraſach air an toirmeaſg do Chrioſduiean le 'r Tighearn Joſa Crioſd, agus le Seumas Abſtal; mar ſo tha ſinn a meaſa nach 'eil an Creidimh Chrioſduidh a toirmeaſg do dhuine mionnacha nuair a dhiarras an t Uachdran, ann an cuis creidimh agus carthanachde, mu bhitheas e air a dheanamh a reir teagaſg an Fhaidhe, ann an Ceartas, am Breitheamhnas, agus ann Firinn.

CRIOCH.

# AN OIFIG

CHUM CEART FHRITHEALADH

AN

# COMUIN NAOMH,

DO REIR GNATHACHADH

EAGLAIS NA H' ALBA.

---

DUN-EADUIN:

1797.

# OIFIG A' CHOMANAICH.

¶ *An Earrail.*

A MHUINTIR ionmhuin ann 's an Tighearna, fibhfe le 'n ail teachd chum Comanach naomh cuirp agus fola ar Slanui'fhear Criofd, feumuidh fibh thoirt fo 'n air, ciod tha Naomh *Pol* a' fcriobhadh gu muintir na Coirinth ; cionnus tha e ag earralachadh air na h uile neach iad fein a' rannfuchadh agus a' cheufnuchadh gu dichilich, mu'n gabh iad orra itheadh do 'n aran fin, agus ól do 'n chùpa fin Oir mar a' ta am buanachd mor, ma ghabhas finn an t facramaint naomh fin, le cridhe fior-aireach agus le creidimh beothal, (oir anfin tha finn ag itheadh feoil Chriofd, agus ag òl fhuil ann feadh fpioradail ; anfin tha finn comhnuidh ann Criofd, agus Criofd annainne ; tha finn mar aon ri Criofd, agus Criofd ruinne ;) mar fin tha an cunnart mor, ma ghabhas finn gu neo-iomchuidh ; oir anfin tha finn ciontach do chorp agus do dh'fhuil Chriofd ar Slanui'fhear : tha finn ag itheadh agus ag òl breitheanas dhuin fein, gu 'n aire thoirt air corp an Tighearna : tha finn a lafadh corruigh Dhe 'n ar 'n aghaidh ; tha finn ga bhrofnuchadh chum ar pianadh le ioma eaflainte agus ghne bhas. Air an aobhar finn, a bhraithre, deanabh breith oiribh fein, chum 's nach tabhar an Tighearna breith oiribh ; deanuibh fior aithreachas arfon na peacanna a rinn fibh ; biodh creidimh beothal agus daingean agaibh ann Criofd ar Slanui'fhear ; leafuichibh bhur beatha, agus bithibh ann gràdh foirfe ris na h' uile dhaone ; mar fin bithibh fibh 'n ar luchd compairt iomchuidh do na diamhar-

rachda naomh ſin. Agus, thar air na h uile nithe, is feum dhuibh buidheachas iriosal agus chridheal thoirt do Dhia an t Athair, a' Mac, agus an Spioraid Naomh, arſon ſaorſa an t ſhaoghal, trid fulangas agus bàs ar Slanui'fhear Crioſd, tha mar aon na Dhia agus na dhuine, a dh irifiich e fein eadhon gus a bhàs air a chran-cheuſa air arſonain peacaich thruagh, bha 'nar luidh ann dorachadas agus ann ſgàil a bhais, chum gu 'n deanadh e ſinn 'n ar cloin do Dhia, agus gu'n arduchadh ſinn gu beatha ſior-mharanach. Agus chum gu 'n gna chuimhnichmid gràdh anbarrach ar Maiſdir, agus ar 'n aon Slanui'fhear Ioſa Crioſd, a bàſuchadh mar ſo air arſon, agus na ſochaire do aireamh bhuain e dhuine le dortadh fhola mhor-luach; ſhuighich agus dh' orduich e diamhara naomh, mar dhearbhadh air a ghrádh, agus mar chuimhniche maranach air a bhás, d' ar comhfhurtachd mor neo chrichnichte. Uime ſin dhaſan, maille ris an Athair agus an Spiorad Naomh, thugamaid (mar is dual oirn) gna bhuidheachas, 'g ar ſtriachda fein gu h uile, d' a thoil agus d' a riar naomha, agus deanamh dichiol ſeirbhis a thabhart dha ann ſior naomhachd agus ionracas uile laithe ar beatha. *Amen.*

¶ An ſin their an Sagairt, no an Deacon,

TAIRGIMID ſuas ar tabhartas do 'n Tighearna le urram agus eagal Diadhaidh.

¶ An ſin toiſichidh an Sagairt an Oſrail, ag radh aon no tuile do na h earruile ſo leanas.

THARLADH ann cean lài araidh, gu 'n d' thug Cain do thoradh na talmhain tabhartas do 'n Tighearna. Agus thug Abel, mar an ceudna do chead-ghinibh a threud agus d' an ſuilt; agus bha meas aig an Tighearna air Abel agus air a thabhartas: ach air Cain agus air a thabhartas, cha robh meas aige. *Gen* iv. 3. 4.

Labhair re cloin Iſrael, gu 'n d' thoir iad a' m' ionſuidh tabhartas: o gach duine a bheir gu toilicht leis a chridhe e, gabhaidh ſibh mo thabhartas. *Ecſod.* xxv. 2.

Cha taiſbeinear ſibh ann lathair an Tighearna falamh; bheir gach duine mar is urruin e, reir beanachuidh an Tighearna bhur Dia, a thug e dhuibh. *Deut.* xvi. 16. 17.

Thoiribh do 'n Tighearna a ghloir ſin is cubhaidh d' a' ainm; thugaibh tabhartas, agus rachaibh a ſteach na chùirtin. *Salm* xcvi. 8.

Na taisgibh dhuibh fein ionmhais air talamh, far an truail an leoman agus a mheirg, agus far am bris na meirlich astigh agus an goid iad ; ach taisgibh dhuibh fein ionmhuis air neimh, far nach truail an leoman no a mhearg, agus far nach brisidh stigh na meirlich, no an goid iad. *Matha* vi. 19. 20.

Ni h e gach neach a their riumsa, A Thighearna, a Thighearna, a theid a steach chum rioghachd neimh : ach an ti do ni toil m' Athair a ta air neamh. *Matha* vii. 21.

Ma chuir sinn nithe spioradail dhuibh, ni mor ma bhuainneas sinn bhur nithe feolmhor. 1 *Cor*. ix. 11.

Nach 'eil fios agaibh, gu bheil iadsan tha saortheachadh mu thimchiol nithe naomh, air am beathachadh le nithe na teampuil ? agus iadsan a 'ta frithealadh do 'n altair, gu bheil iad nan luchd co-pairt ris an altair ? Eadhon mar sin dh' orduch an Tighearna fos, iadsan a ta searmonachadh an t soisgeil am beathachadh fhaghail 'o 'n t soisgeil. 1 *Cor*. ix. 13. 14.

Thoir aithne dhoibhsan a ta saibhir ann san t' saoghal so, gu 'n iad bhith ard-intinneach, no 'n earbsa shuighich air saibhreas diombhuan, ach ann san Dia bheo, tha tabhart dhuinn na h uile nithe gu saibhir ri 'm mealtuin ; iad dheanamh maith, iad bhi saibhir ann deadh oibiribh, ealamh gu roinn, co-pairteach ; a taisgidh suas dhoibh fein ionmhas, chum steighe mhaith air cheann an uine ri teachd, chums gu gabh iad greim air beatha shiorruidh. 1 *Tim*. vi. 17. 18. 19.

Na dichuimhnichibh maith dheanamh, agus co-roinn a thoirt uaibh ; oir a ta an leithide sin do iobairte taitneach do Dhia. *Eabh*. xiii. 16.

¶ Fhads a bhithis an Sagairt a leughadh, cuid, no na h' earruine so uile, gabhaidh an Deacon, (no neach iomchuidh eile) coisrigean a phobul a ta runadh an comuin naomh a ghabhail amhain, ann saothach eireacail, agus bheir e chum an t Sagairt iad ; a thairgeas iad gu h irisfal ann lathair an Tighearna, ag radh.

GU ma beannuighte thusa, O Thighearna Dhe, gu siorruith agus gu siorruith. Is leatsa, O Thighearna, a mhorachd, agus a ghloir, agus a bhuaidh, agus an rioghlachd : oir is leatsa na h uile a 'ta ann neamh agus air talamh : is leatsa an rioghachd, O Thighearna, agus tha thu air d' arduchadh, a'd' cheann thar air na h uile ; uaitse, araon, tha saibhreas agus onoir a teachd, agus o na bhuaineas dhuit fein tha sinn a tabhart dhuitse. *Amen*.

¶ Agus an ſin tairgidh an Sagairt ſuas, agus cuiridh ſe an t aran agus am fion air 'n ullmhacha arſon an t Sacramaint air bord an Tighearna; agus their e,

GU 'm bith an Tighearna maille ribh.
*Freag.* Agus maille ri do ſpioradſe.
Togaibh ſuas bhur cridheachan.
*Freag.* Tha ſinn ga 'n togail ſuas dh' ionſuidh an Tighearna.
Thoirimid buidheachas d' ar Tighearna Dia.
*Freag.* Tha e iomchuidh agus ceart ſin a dheanamh.

Tha e ro iomchuidh, ceart, agus na theann dhleaſnais oirn, gu 'n d thoirimid gach uile am, agus anns gach uile aite, buidheachas dhuitſe, O Thighearna, uile chumhachdaich, a Dhe ſior-mharanach.

¶ An ſin leanadh an roimh-radh.

¶ Air la bhreith Chriosd, agus feachd la na dheigh.

DO bhrigh gu 'n d' thug thu Ioſa Crioſd d' aonghin Mhic, air a bhreith (mar air an la ſo) air ar ſonne, a rinnidh, le oibreachadh an Spiorad Naomh, na fhior dhuine 'o 'n Oighe Muire a Mhathair, agus ſin gu'n ſmàl pheac, chum ſinne ghlanadh o gach uile peaca. Uime ſin, &c.

¶ Air la Caiſg, agus ſeachd la na dheigh.

ACH gu h araidh tha e ceangailt oirn do mholadh, arſon ais eirigh ghloirear do Mhic Ioſa Crioſd ar Tighearna: Oir is eiſin am fior uan caiſg chaidh thabhart ſuas air ar ſonne, agus a thug air falbh peac an t ſaoghal; a ſgrios am bàs leis a bhas fein, agus leis ath-eirigh gu beatha, tha a tabhart dhuinne beatha ſiorruidh. Uime ſin, &c.

¶ Air la an Arducha' gu Neamh, agus ſeachd la na dheigh.

TRID do Mhic ro ionmhuin, Ioſa Crioſd ar Tighearna: a dh' fhoillſich e fein gu folaſach da abſtalaibh uile, ann deigh ais-eirigh ro ghlormhor, agus ann radharc na 'n ſuil a dh arduiche ſuas chum neamh, a dh' ullachadh aite dhuinne; chum far a bheil eiſin, gu 'n rachadh ſinne mar 'n ceudna, agus gu 'n rioghlaichmid maille ris ann gloir. Uime ſin, &c.

¶ Air

¶ Air Domhnach na Caingis, agus fea la na dheigh.

TRID Iofa Criofd ar Tighearna; a reir do gheallafa ro fhirinich, thainig an Spiorad Naomh a nuas o neamh, (*mar air an la fo*) le fuaim mor grad, mar ghaoth neartmhor, ann an famhuil teangana teintich, a fuighe air na h abftalaibh, gu na 'n teagaifg, agus 'g an treorachadh do 'n uile fhirin, a tabhairt dhoibh, araon tiolachd ioma caint, agus fos mifneach le eud-dhurachdach an foifgeil fhior-fhearmonachadh do na h uile chinnich, leis am bheil finn air ar toirt o'n dorachadas agus mearachd, chum an t' fholuis dealrach agus fior eolas ortfa, agus air do Mhac Iofa Criofd. Uime fin, &c.

¶ Air feill na Trionad Naomh.

ATA t aon Dia, a'n t aon Tighearna: cha 'n e t aon phearfa amhain, ach tri pearfa ann aon Diadhachd. Oir an ni fin tha finn creidfin mu ghloir an Athair, tha finn a creidfin mar an ceudna mu ghloir a Mhic, agus an Spiorad Naomh, gun eidir-dhealachadh air bith no neo-choimeas.

¶ An deigh gach aon do na roimh-radh fo, air ball leannuidh.

AIR an aobhar fin, maille ri ainglibh agus ard-ainglibh, agus le cuideachd neamh uile, molamaid agus moraimid t' ainm ghloirmhor, a ghna 'g ad chliuthachadh, agus ag radh, Naomha, naomha, naomha, an Tighearna Dia nan fluaigh, tha neamh agus talamh lan do d' ghloir, ghloir dhuitfe a Thighearna is airde. *Amen.*

¶ An fin their an Sagairt,—Urnuigh a choifrigidh, mar a leanas.

UILE ghloir gu 'n robh dhuitfe, O Dhe uile chumhachdaich, ar n' Athair neamhuidh, a cheann gu 'n do rinn thu 'o do chaomh-throcair, d' aon-ghin Mhic, Iofa Criofd a thabhairt am bàs a fhulang air a chran-cheufaidh arfon ar fuafgladh; a rinn (le thabhairteas dheth fein aon uair air a thairgfe) iobairt, tabhartas, agus èiric, làn, fhoirfe, agus diongmhalta, arfon peac an t' fhaoghal uile, agus a fhuighich, agus a dh' aithn dhuinn ann a fhoifgeil naomh, fior chuimhneachan a ghnathachadh do fin, a bhas agus a iobairt mor-luach gus an d' thig e aris. Oir ann fan oidhche

an

an do bhrathadh e, ghlac e * aran; agus 'nuair a thug e buidheachas, bhrist se * e, agus thug e da dheisciobluibh e ag radh, *Glacaibh*, ithibh, SE † SO MO CHORP-SA, tha air a thabhairt air bhur sonsa, deanabh so mar chuimhneachan ormsa. Mar an ceudna, an deigh suipeir, ghlac e ‡ an cupa, agus 'nuair a thug e buidheachas, thug e dhuibh e, ag radh, Oluibh uile deth so, oir is SE SO § M' FHUILSE, na tiomna nuadh, a dhoirteadh air bhur sonsa, agus arson iomaidh chum maitheanas peacaidh; deanaibh so, cho tric is a dh òlas sibh e mar chuimhneachan ormsa.

* Ann so glacaidh an Sagairt a' mhias na laimh.

* Ann so bristidh se an t aran.

† Ann so cuiridh e lamhan air an aran uile.

‡ Ann so glacaidh e an cupa na laimh.

§ Ann so cuiri e laimh air gach saothach anns bheil fion.

*An tabhartas.* UIME sin, O Thighearna, agus Athair neamhuidh, reir ordugh do Mhic ro ionmhuin ar Slanui'fhear Iosa Criosd, tha sinne do sheirbhisich iriosal a coimhead agus a deanamh annso an lathair do Mhorachd Dhiadhaidh, leo sin do thiolaca naomha, *tha sinn ann san trath so a tairgse suas dhuit*, an cuimhneachan a dh aithn do Mhac sinn a dheanamh; a cuimhnichidh air a fhulangas bheannuighte, agus a bhàs luachmhor; air ais-eirigh chumhachdach, agus dhol suas ghloirear gu neimh; a' tabhart dhuit fior bhuidheachas chridhe arson na sochairibh doaireamh air an teagradh dhuinne leo-sin.

*An athchuinge.* AGUS guidhmid gu ro iriosal ort, O Athair throcaireach, gu 'n eisd thu ruinn, agus o do mhaitheas uile chumhachdach, deonuich le d' fhocal agus le do Spiorad Naomh, do thiolaca agus do chreatuirinso, do dh aran agus fion a bheannachadh agus naomhachadh, chums gu bith iad corp agus fuil spioradal do Mhic ro ionmhuin. Agus tha sinn gu durachdach ag athchuingidh do mhaitheas Athairil, ghabhail gu trocaireach ri so ar 'n iobairt mholadh agus bhuidheachas, ag guidhe gu ro umhul ort dheonuichidh trid toiltinis agus bas do Mhic Iosa Criosd, agus tre creidimh ann fhuilsin, gu faigh sinne (agus d' eaglais uile, gu h iomalan) maitheanas ar peacaidh agus uile buanachda eile fhulangas. Agus tha sinn annso, a tairgse agus nochdadh dhuitse gu h iriosal, O Thighearna, sinn fein, ar 'n anama agus ar cuirp, gu bhi na 'n iobairt dleasdanach, naomh, agus beothail dhuit, a' guidhe ort, co iad sam bith bhithis n'

an

an luchd co-pairt do 'n chomanach naomh so, gu glac iad gu h iomchuidh, corp agus fuil ro luachmhor do Mhic Iosa Criosd, agus gu' bith iad air an lionadh le do ghras agus do bheannachadh neamhuigh, agus air an deanamh na 'n aon chorp leisin, chum gu gabh e comhnuidh annta agus iadsan annsan. Agus ge d nach airidh sinne bhrigh lionmhorachd ar peacaidh, iobairt air bith thabhairt dhuitse; gidheadh guidhmid ort ar dleasdanas agus seirbhis fhiachuicht so oirn, a ghabhal, cha 'n e a chothromachadh ar luachsa, ach mait... each ar ciontaibh, tre Iosa Criosd ar Tighearna; tridsin, agus maille ris, ann an aontachd an Spiorad Naomh, bitheadh gach uile onoir agus gloir dhuitse, O Athair uile chumhachdach, saoghal gu'n chrioch. *Amen.*

¶ Deanamaid urnuigh arson staid iomalan eaglais Chriosd.

A DHE uile chumhachdach agus sior-bheo, a theagaisg dhuinn le d' Abstol naomh, urnuighean agus guidhean a dheanamh, agus buidheachas a thabhart arson na 'n uile dhaone; guidhmid thu gu h iriosal *(ar n ofrailean a ghlacadh agus)* ar 'n uirnuighean so a ghabhal gu ro throcaireach, tha sinn a tairgeadh suas chum do mhorachd dhiadhaidh, ag guidh ort an Eaglais Choitchion a bhrosnuchadh le Spiorad no firin, aontachd agus comh reite; agus deonuich an dream sin uile a 'ta ag aideachadh t' ainm naomh, gu 'n cord iad ann firin t' fhocal naomh, agus gu caith iad am beatha ann aontachd agus gradh diadhaidh. Guidhmid ort mar an ceudna, na h uile Righ, prionsa, agus uachdaran Criosduidh choimhid agus dhion; agus gu h araidh do sheirbhiseach Deorsa ar Righ; chum gu m bith sinn air ar riaghladh fodhe sin gu diadhaidh agus gu sithchainte; agus deonuich da chomharle uile, agus do mheuds tha air 'n cuir ann ughdaras fuidhe sin, gu fritheal iad gu firineach agus gan chlaon-bhreith an ceartas, chum aingeachd agus droch-bheirt a smachduchadh, agus d' fhior-chreideamh agus deagh bheusa chumail suas. Thoir gras, O Athair neamhuidh, do gach uile easbuig, sagairt, agus deacain, chum gu 'm foillsich iad d' fhocal sior agus bheothail araon le am beatha agus le 'n teagaisg, agus gu fritheal iad do shacramaintean naomha gu ceart agus gu h iomchuidh; agus, do d' phobul uile tabhair do ghras neamhuidh, chum le cridhe seimh, agus le urram cuibhidh gu 'n eisd agus gu glac iad fhocal naomh, a deanamh seirbhis treibhdhireach dhuit ann naomhachd agus firinteachd uile la d am beatha.

Agus

Agus tha ſinn gu h araidh ag earbſa do d' mhaitheas throcaireach, an co-thional ſo a ta cruinnichte ann ſo ann t ainm, a chuir ann geil co chuimhnichean bas mhor-luath agus iobairt do Mhic agus ar Slanui'fhear Ioſa Crioſd. Agus tha ſinn, gu ro iriofal ag guidhe ort, 'o do mhaitheas, O Thighearna, co'fhurtachd agus cobhair thoirt dhoibhſin uile a' ta ann trioblaid, doileas, uireaſbhuidh, eaſlaint, nó an-ſhocair air bith eile ann ſa bheatha diom buan ſo. Agus tha ſinn fos a beannuchadh t' ainm naomh, arſon do ſheirbhiſich uile a chrichnich an comhlion ann creidimh a ta nis air ſguir dan ſaothair. Agus tha ſinn toirt ard-mholadh agus buidheachas cridheal dhuit, arſon an gras agus na buaidhean iongantach a thaiſbeanadh ann d' uile naoimh, a bha na 'n ſoitheachan toighte do d' ghras agus na 'n ſoluis do 'n t ſaoghal ann na 'n lintibh fa leith; ag guidhe ort gu ro umhal, gras a thoirt dhuinn gu eiſimpleir diongmhalta acaſan ann do chreidimh, agus ann umhlachd do d' aithntinn naomh leantuin, chum ann là an ais-eirigh choitchion, gu bith ſinne, agus iadſan uile tha do chorp diamhair do Mhic air ar cuir air a laimh dheas; agus gu cluin ſinn a ghuth ro aoibhinſe, thigibhſe a ta beannuichte le m' Athairſe ſealbhaichibh an rioghachd deaſuichte air 'urſon 'o leagadh ſteighe an domhain. Deonuich ſo O Athair, air ſga Ioſa Crioſd, ar 'n aon eidear mheadhonar agus fear tugraidh. *Amen.*

¶ An ſin their an Sagairt,

MAR dh' aithn agus mar theagaiſg ar Slanni'fhear Crioſd dhuinn, tha meiſneach again a' radh.

Ar n' Athair a ta air neamh, gu naomhaichear d' ainm: tigeadh do rioghachd: Deanar do thoil air talamh, mar nithear air neamh: tabhair dhuinn an diu ar 'n aran laitheil: agus maith dhuinn ar cionta', mar a mhaitheas ſinn dhoibhſe a chiontaicheas 'n ar 'n aghaidh: agus na leig am buaireadh ſinn, ach ſaor ſinn 'o olc. Oir is leatſa an rioghachd, agus an cumhachd, agus an gloir, gu ſiorruidh agus gu ſiorruidh. *Amen.*

¶ An ſin their an Sagairt, &c.

SIBHSE a 'ta a rireadh agus gu dûrachdach a gabhal aithreachas do 'r peacaidh, agus a 'ta ann gradh agus deaghghean ri bhur coimhearſnuich, agus a runnachadh beatha nuadh chaith, a leantuin aithintean Dhe, agus a coiſeach-dadh

dadh 'o so suas ann na shlighibh naomh; tigibh am sogus, agus glacaibh an t shacramaint naomh so do ur solus; agus deanaibh 'ur 'n aidmheil iriosal do Dhia uile chumhachdach.

¶ An sin their an Sagairt agus am pobul le cheile, an aidmheil, gu h urramach, air an gluinibh.

ADHE uile chumhachdach, Athair ar Tighearna Iosa Criosd, chruithear gach uile nithe, bhreitheamh nach uile dhaone, tha sinn ag aideachadh agus a' caoidh ar peacaidh agus aingeachd lionmhor, a chuir sinn ann gniomh 'o am gu h am ro uamharadh, le smuaint, le briathair, agus deanadas ann aghaidh do mhorachd dhiadhaidh; a' brosnuchadh gu ro cheart d'fheirg agus do chorruich n' ar 'n aghaidh. Tha sinn ag aithreachadh gu dùrachdach, agus tha doilgheas chridhe oirn, arson ar mi-dheanadais so; tha ar cuimhne orra craiteach dhuinn; tha an ealach dhiu do-iomchar. Dean trocair oirn, dean trocair oirn, Athair ro throcaireach; air sga' do Mhic ar Tighearna Iosa Criosd, maith dhuinn na h uile a chaith seachad, agus deonuich dhuinn o so suas gun sior-dhean sinn seirbhis sior-thaitneach dhuit, ann nuadhachd beatha, chum onoir agus gloir d' ainm, tre Iosa Criosd ar Tighearna. *Amen.*

¶ An sin seasaidh an Sagairt suas, (no an t Easbuig, ma tha e lathair) agus labhraidh se am fuasgladh, mar a leanas.

DIA uile chumhachdach, ar 'n Athair neamhuidh, a gheall do mhor-throcair, maitheanas pheacaidh dhoibhsin uile a dh iompoicheas d' a ionsuidh le aithreachas chridhe, agus le fior chreidimh; gu 'n dean e trocair oirbh; gu 'm maith e dhuibh agus gu 'n saor e sibh 'o 'ur 'n uile peacaidh; gu 'n daingnich agus gu 'n neartuich e sibh chum beatha siorruidh, trid Iosa Criosd ar Tighearna. *Amen.*

¶ An sin their an Sagairt,

EISDIBH no briathra solasach tha ar Slanui'fhear Criosd a labhairt dhoibhsin uile a philleas gu sirinich d' a ionsuidh.

Tigibh a m' ionsuidhs uile a ta saothar agus soth trom uallaich, agus bheir mise sois dhuibh. *Mat.* xi. 28.

Mar sin ghradhaich Dia an saoghal; gu 'n d' thug e aonghin Mhic sein, chum 's ge b'e neach a chreideas ann, nach rachadh e mugha, ach gu 'm saighidh e a bheatha siorruidh. *Join* iii. 16.

*Eisdibh mar an ceudna, na 'ta Naomh Pol ag radh.*

Is fior an radh so, agus is airidh e uile ghabhail ris, gu 'n d' thainig Iosa Criosd chum an t' saoghal peacaich a shabhalach. 1 *Tim* i. 15.

*Eisdibh fos na 'ta Naomh Eoin 'g radh.*

Ma pheacaicheas neach air bith, tha fear-tagraidh againn maille ris an Athair, Iosa Criosd am firean; agus is eisean an iobairt reithte air fon ar peacaidh ne. 1 *Eoin*, xi. 1. 2.

¶ An sin their an Sagairt, air a ghluinibh, ann ainm na comuiniche uile, mar a leanas.

CHA 'n eil sinn a gabhail a dhanadas oirn teachd dh' ionsuidh do bhuird naomh sa, O Thighearna throcaireach, ag earbsa as ar sirinteachd fein ach ann do throcair se mor agus iomalan. Cha 'n airidh sinne na h uibhir is an spruilleach tha fo do bhord se a chruinneachadh: Ach is tusa an Tighearna ceudna, do 'm buineadh a ghna bhi trocaireach. Deonuich, air an abhar sin, O Thighearna ghrasmhor, gu 'n itheadh sinn feoil do Mhic caomh Iosa Criosd, agus gu 'n ól sinn fhuil, air mhodh is gu 'm bith ar cuirp pheacach air an glanadh leis a chorp naomhsa, agus ar 'n anamaibh air an ionlad trid fhuil mhor-luach sin, agus gu 'n gabh sinn comhnuidh annsan, agus eisean annainne gu siorruith. *Amen.*

¶ An sin gabhaibh an t Easbuig, no Sagairt a fhrithealas, an comuin naomh e fein, agus an deigh sin, bheir e do na cleir eile, (mu bhios neach dhiubh a lathair) agus an sin do 'n phobul uile, iad bhith gu h iriosal air an gluinibh, ag radh.

CORP ar Tighearna Iosa Criosd, chaidh thoirt air do shon, gu 'n coimhid e d' anam agus do chorp chum beatha siorruidh.

¶ An so their an neach a ghabhas, *Amen.*

FUIL ar Tighearna Iosa Criosd a dhortadh air do shon, a choimhid d' anam agus do chuirp chum beatha siorruidh. *Amen.*

¶ 'Nuair

¶ 'Nuair a ghabhas an sluagh uile an comuin naomh,' comhdaichidh an Sagairt an t aran agus am fion coifrighte le lion-eudach glan, agus an fin their e.

AIR dhuinn a nis corp agus fuil mhor-luach Chriofd a ghlacadh, thugamaid buidheachas d' ar Tighearna Dia, a cheaduich dhuinn 'gu grafmhail, bhith 'n ar co-pairt air a dhiamharachda naomhfan; agus guidhmid a ghras chum ar moidin a chomhlionadh agus buanachadh ann ar deagh ... ne; agus air dhuinn bhith air ar naomhachadh gu feud finn a bheatha mharanach fhaigheal, trid toiltinis iobairt uile luachmhor ar Tighearna agus Slanui'fhear Iofa Criofd.

¶ An fo their an Sagairt an urnuigh buidheachas fo, mar a leanas.

ADHE uile chumhachdaich agus fior-bheo, tha finn toirt buidheachas chridheail dhuit, a chum gu bheil thu ag aontuchadh finne a bheathachadh, a ghabh diamharachda naomh fin gu h iomchuidh, le biadh fpioradail cuirp agus fola ro phriofail do Mhic ar Slanui'fhear Iofa Criofd: agus a ta 'g ar dearbhadh leofin, air do chairdeas agus do ghean-mhath fuighichte ann an corp diamhar do Mhic, an eaglais, is e fin, cuideachd bheannuighte na 'n uile phobul creidimh-each; agus fos, gu bheil finn na 'r 'n oighreachan, tre dochus air do rioghachd bhith-bhuan, trid toiltinis a bhàs agus fhulangas ro luachmhor fin. Tha finn anis ag achuingidh gu ro iriofal ort, O Athair neamhaidh, ar cuideachadh le do ghras agus Spiorad Naomh, ionas gu buanaigheadh finn anns a chom-chomuin naomh agus companas fin, agus gu'n dean finn na deagh ghniomha fin uile, ann fan d' orduich thu oirn gluafadh, tre Iofa Criofd ar Tighearna, do 'n rabh, maille riutfa agus an Spiorad Naomh, gach uile onoir agus gloir, faoghal gun chrich. *Amen.*

¶ An fin theirir, no canaidh an Sagairt agus am pobul.

GLOIR do Dhia ann 's na h airde, agus air talamh fith, gean mhath do dhaoine. Tha finn 'g ad mholadh, tha finn 'g ad bheannuigheadh, tha finn toirt aodhradh dhuit, tha finn toirt gloir dhuit, tha finn toirt buaidheacheas dhuit arfon do mhor-ghloir, O Thighearna Dhe, a riogh neamh-uidh.

O Thighearna, an t aon-ghin Mhic Iofa Criofd; O Thighearna Dhe, uan Dhe, a ta togail air falbh peac an t faoghal, dean trocair oirn. Thufa a ta to air falbh peaca an t

faoghal,

ſaoghal, gabh ri ar 'n urnuigh. Thuſa a ta a' d' ſhuidh air laimh deas Dhe an t Athair, dean trocair oirn.

Oir is tuſa an t aon Naomh, 's tu an Tighearna, is tu, O Chrioſd, maille ris an Spiorad Naomh, a ta ro aird ann gloir Dhe an t Athair. *Amen.*

¶ An ſin their an t Eaſbuig (mu bhios e lathair) no an Sagairt, am beannuchadh ſo.

GU 'n coimhid ſith Dhe, à 'ta oſcion gach uile thuigſe, ur cridhe agus bhur 'n inntine ann eolas agus ann gràdh Dhe, agus a Mhic Ioſa Crioſd ar Tighearna; agus beannuchadh Dhe, uile chumhachdach, an Athair, a Mhic, agus an Spiorad Naomh, gun rabh 'n ar meaſg agus gu'm buanuigh maille ribh a ghna. *Amen.*

CRIOCH.

